# APOCRIPHA

AIR EADAR-THEANGACHADH AIR SON A' CHEUD UAIR,

O 'N

BHÉURLA GHNÀTHAICHTE

CHUM NA

# GAELIC ALBANNAICH.

LEIS AN

URRAMACH ALASDAIR MACGRIOGAIR,

MINISTEIR NA H-EAGLAIS AN IAR, A 'N INBHERNEIS.




LUNAINN.

1860.

# I. ESDRAS.

CAIB. I.

AGUS chùm Iosias féill na càisge do' n
Tighearn an Ierusalem, agus dh' ul-
laich e a' chàisg air a' cheathramh là déug
do' n chéud mhiosa.
2 Air da na sagartan a shuidheachadh a
réir an roinnean làitheil, air an sgeudachadh
ann an trusgannaibh fada, ann an teampull
an Tighearna.
3 Agus labhair e ris na Lebhithich, mi-
nisteirean diadhaidh Israeil, chum iad fein
a naomhachadh do' n Tighearna, a shuidh-
eachadh naomh-àirc an Tighearna anns an
tigh a thogadh le righ Solamh mac Dhaibh-
idh.
4 Agus a deir, Cha ghiùlan sibh ni' s mò
an àirc air bhur guaillibh: a nis uime sin
deanaibh seirbhis do'n Tighearn bhur Dia,
agus frithealaibh d'a shluagh-san Israel,
agus ullaichibh sibh fein a réir bhur teagh-
laichean agus cinneach.
5 A réir mar a dh' àithn Daibhidh righ
Israeil, agus a réir mòrachd Sholaimh a
mhic; agus, a' seasamh 'san teampull, a réir
gach urraim a bhuineas d' ar teaghlaichibh
fein na Lebhithich, a ta 'deanamh seirbhis
an làthair bhur bràithre clann Israeil,
6 Ullaichibh a' chàisg ann an òrdugh,
agus deasaichibh na h-ìobairtean air son
bhur bràithre, agus cumaibh a' chàisg a
réir àithne an Tighearna, a thugadh do
Mhaois.
7 Agus do' n mhuinntir a fhuaradh an sin
thug Iosias deich mìle fichead uan agus
meann, agus tri mìle laogh: thugadh na
nithe sin a' cùibhrionn an righ, a réir mar
a gheall e, do' n t-sluagh, do na sagartaibh,
agus do na Lebhithich.
8 Agus thug Helcias, Sacharias, agus Sie-
lus, uachdarain an teampuill, do na sagar-
taibh dà mhìle agus sea céud caor, agus
tri chéud laogh, air son nà càisge.
9 Agus thug Ieconias, agus Samaias, agus
Natanael a' bhràthair, agus Assabias, agus
Ochiel, agus Ioram, ceannarda mhìltean, do
na Lebhithich, cùig mìle caor, agus seachd
céud laogh, air son na càisge.
10 Agus an uair a rinneadh na nithe sin,
sheas na sagartan agus na Lebhithich, aig
an robh an t-aran neo-ghoirtichte, ann an
òrdugh ro mhaiseach a reir an cinneach.
11 Agus a réir urraman éug-samhla nan
aithriche, an làthair an t-sluaigh, a thàirg-
eadh do' n Tighearna, mar a ta e sgriobhta
ann an leabhar Mhaois: agus mar so rinn
iad 'sa mhaduinn.
12 Agus ròist iad a' chaisg le teine, mar
a bha freagarrach: agus na h-iobairtean,
bhruich siad iad ann am poitibh, agus ann
an aighnibh umha, le deagh fhàile.
13 Agus chuireadh an làthair an t-sluaigh
uile iad: agus an déigh sin, dh' ullaich iad
air an son fein, agus air son nan sagart am
bràithre, mic Aaroin.
14 Oir thàirg na sagartan an t-sàill gu
h-oidhche, agus dh' ullaich na Lébhithich
air an son fein, agus air son nan sagart am
braithre, mic Aaroin.
15 Agus bha 'n luchd-séinn naomha mar
an ceudna, mic Asaiph, 'nan àite fein, a réir
sònrachaidh Dhaibhidh, 'se sin, Asaph, Sa-
charias, agus Ieduthun, a bha do luchd-
leanmhuinn an righ.
16 Os bàrr, bha na dorsairean aig gach
geata; cha robh e laghail do dh' aon air
bith dol as o sheirbhis chumanta fein: oir
dh' ullaich am braithre fein na Lebhithich
air an son.
17 Mar so bha na nithe a bhuineadh do
dh' iòbairtibh an Tighearna air an coimh-
lionadh 'san là sin, chum gu' n gleidheadh
iad a' chàisg,
18 Agus gu' n iòbradh iad iòbairtean air
altair an Tighearna, a réir àithne rìgh Io-
siais.
19 Uime sin ghléidh clann Israeil a bha
làthair a' chàisg aig an àm sin, agus féill
an arain deagh-bholaidh rè sheachd làith-
ean.
20 Agus cha do ghleidheadh a leithid sin
do chàisg ann an Israel o àm an fhàidh
Shamueil.
21 Seadh, cha do ghléidh uile righrean
Israeil a leithid do chàisg is a ghléidh Iosias,
agus na sagartan, agus na Lebhithich, agus
na h-Iudhaich maille ri Israel uile a bha
chòmhnuidh aig Ierusalem.
22 Chumadh a' chàisg so air us an ochdamh
bliadhna déug do rìoghachadh Iosiais.
23 Agus bha oibre Iosiais ceart ann an
sùilibh an Tighearna, le cridhe làn diadh-
achd.
24 A thaobh nan nithe a thàinig gu crìch

'na àm-san, sgriobhadh iad 'sna h-amann-
aibh a chaidh seachad, d' an taobh-san a
pheacaich, agus a rinn gu h-aingidh an
aghaidh an Tighearna thar gach uile shluagh
agus rìoghachdan, agus mar a chuir iad
doilgheas ro mhòr air, air chor is gun d'
éirich briàthran an Tighearna suas an agh
aidh Israeil.
25 A nis, an déigh uile ghniomhara sin
Iosiais, thàinig e gu crìch, gu' n d' thàinig
Pharaoh rìgh na h-Eiphit a dheanamh co-
gaidh aig Carchamis air Euphrates; agus
chaidh Iosias a mach 'na aghaidh.
26 Ach chuir rìgh na h-Eiphit fios d' a
iònnsuidh, ag ràdh, Ciod e mo ghnothuch
riut-sa, O rìgh Iudea?
27 Cha' n' eil mi air mo chur a mach o' n
Tighearna Dia 'nad' aghaidh; oir tha mo
chogadh air Euphrates; agus a nis tha' n
Tighearn maille rium 'gam ghreasadh air
aghaidh: imich uam, agus na bi an aghaidh
an Tighearna.
28 Gidheadh, cha do phìll Iosias a char-
bad air ais uaith, ach ghabh e os làimh co-
gadh a dheanamh ris, gun sùim aig do
bhriathraibh an fhaidh Ieremi, a labhradh
le béul an Tighearna:
29 Ach chaidh ann an òrdugh blàr
maille ris ann an còmhnard Mhagiddo,
agus thàinig na prionnsan an aghaidh rìgh
Iosiais.
30 An sin thubhairt an rìgh r' a chuid
seirbhiseach, Giulanaibh a mach as a' chath
mi; oir tha mi ro dhìblidh: agus air ball
thug a sheirbhisich a mach as a' chath e.
31 An sin dhìrich e air a dhara carbad:
agus, air da a bhi air a thoirt air ais gu Ie-
rusalem, fhuair e bàs, agus dh' adhlaiceadh
e ann an uaigh athar fein.
32 Agus ann an tìr nan Iudhach air fad
rinn iad caoidh air son Iosiais; seadh, bha
Ieremi am fàidh fo bhròn air son Iosiais,
agus rinn na daoine uaisle agus na mnài
caoidh air a shon gu ruig an là 'n diugh:
agus thugadh a mach so mar riàghailt gu
bhi air a coimhead do ghnàth a' m measg
uile chinneach Israeil.
33 Sgriobhadh na nithe sin ann an leabhar
eachdraidh righrean Iudaih; agus tha gach
gniomh fa leth a rinn Iosias, agus a ghlòir,
agus a thuigse thaobh lagh' an Tighearna,
agus na nithe a rinn e roimh, agus na nithe
a ta nis air an aithris, air an leagadh ris ann
an leabhar rìghrean Israeil agus Iudea.
34 Agus ghabh an sluagh Ioachas mac Io-
siais, agus rinn iad rìgh dheth ann an àit Io-
siais athar fein, an uair a bha e tri bliàdhna
thar fhichead a dh' aois.
35 Agus rìoghaich e ann an Iudea agus
ann an Ierusalem tri miosa; agus an sin
chuir rìgh na h-Eiphit sios e o bhi a riògh-
achadh ann an Ierusalem.
36 Agus shuidhich e céud talann airgid
agus aon talann òir mar chìs air an fhearann.
37 Agus rinn rìgh na h-Eiphit mar an
céudna rìgh Ioacim a bhràthair'na rìgh air
Iudea agus Ierusalem.
38 Agus dhàingnich e Ioacim agus na
maithean: ach ghlac e Saraces a bhràthair,
agus thug e mach as an Eiphit e.
39 Bha Ioacim cuig bliàdhna fichead a
dh' aois, an uair a rinneadh e 'na rìgh ann
an tìr Iudea agus Ierusalem, agus rinn e
olc an làthair an Tighearna.
40 Air an aobhar sin thainig Nabuchodo-
nosor rìgh Bhabiloin a nios 'na aghaidh,
agus cheangail se e le slàbhraidh umhà,
agus ghiulan se e do Bhabilon.
41 Ghabh Nabuchodonosor mar an céudna
do shoithichibh naomha an Tighearna, agus
ghiùlan se air falbh iad, agus chuir se iad
'na theampull fein ann am Babilon.
42 Ach tha na nithe sin a ta air an aithris
m' a thimchioll, agus mu thimchioll a
neo-ghloine agus a mhi-dhiàdhachd, air an
sgriòbhadh ann an eachdraidh nan rìgh-
rean.
43 Agus rìoghaich Ioacim a mhac fein 'na
àite: agus rinneadh e 'na rìgh, air da a bhi
ochd bliàdhna déug a dh' aois.
44 Agus cha do rìoghaich e ach tri miosan
agus deich làithean ann an Ierusalem: agus
rinn e olc an làthair an Tighearna.
45 Uime sin an ceann bliàdhna chuir Ne-
buchodonosor fios, agus dh' òrduich e gu 'm
biodh e air a thoirt do Bhabilon, le soithi-
chibh naomha an Tighearna.
46 Agus rinn e Sedechias 'na rìgh air Iu-
dea agus Ierusalem, an uair a bha e bliadhna
thar fhichead a dh' aois; agus rìoghaich e
aon bhliadhna déug,
47 Agus rinn esan mar an céudna olc ann
an sealladh an Tighearna, agus cha robh
sùim aig do na briathraibh a bha air an
labhairt ris leis an fhaidh Ieremi o bhéul
an Tighearna.
48 Agus an déigh sin thug rìgh Nabucho-
donosor air gu 'n do mhionnaich e air ainm
an Tighearna, thug e mionnan eitheich,
agus rinn e ceannairc; agus a' cruadhachadh
a mhuineil agus a chridhe dha, bhris e re-
achdan an Tighearna Dé Israeil.
49 Rinn mar an céudna uachdarain an
t-sluaigh agus nan sagart iomadh nithe an
aghaidh nan reachd, agus chaidh iad thairis
air uile thruaillidheachdan nan uile chin-
neach, agus thruaill iad teampull an Tigh-
earna a choisrigeadh ann an Ierusalem.
50 Gidheadh, chuir Dia an aithrichean a
theachdairean 'gan gairm air ais, a chionn
gu 'n do chaomhain se iad agus a phailliun
fein mar an céudna.
51 Ach rinn iad fochaid air a theachdair-
ibh; agus féuch, an uair a labhair an

Tighearna riu, rinn iad magadh do na faidh-
ibh aige;
52 Air mhodh co mòr, agus, air dàsan a
bhi ann an corruich r' a phobull fein air
son am mi-dhiadhachd, gu 'n d' àithn e do
rìghribh nan Caldéach teachd a nios 'nan
aghaidh;
53 A chur gu bàs nan òganach aca leis
a' chlaidheamh; seadh, eadhon 'san taobh a
stigh d' an teampull naomh fein, agus cha
do chaomhain iad aon chuid òganach no
òigh, seann duine no leanabh 'nam measg;
oir thug e suas na h-uile 'nan làmhaibh.
54 Agus ghabh iad uile shoithichean
naomha an Tighearna, eadar mhòr agus
bheag, maille ri soithichibh àirce Dhé, agus
ionmhais an righ, agus ghiulan iad air falbh
iad do Bhabilon.
55 A thaobh tighe an Tighearna, loisg iad
e, agus bhris iad sios ballachan Ierusaleim,
agus chàruich iad teine air a bhaidealaibh.
56 Agus a thaobh a nithe glòrmhoir', cha
do sguir iad gus an do mhìll, agus an d' thug
iad gu neoni iad gu léir: agus ghiùlan e do
Bhabilon an sluagh nach do mhilleadh leis
a' chlaidheamh;
57 A rinneadh 'nan seirbhisich dha fein
agus d' a shliochd, gus an do rìoghaich na
Persich, a choimhlionadh focail an Tigh-
earna a labhradh le béul Ieremi;
58 Gus an do shealbhaich an tìr a sàbaid-
ean, gabhaidh i fois rè uile aimsir a fàsach-
aidh, gus an criochnaichear an tri fichead-
amh agus deich bliadhna.

## CAIB. II.

ANN an céud bliàdhna Chìruis righ nam
Persach, chum gu' m biodh focal an
Tighearna air a choimhlionadh, a gheall
e le béul Ieremi;
2 Dhùisg an Tighearna suas spiorad Chì-
ruis rìgh nam Persach, agus thug e fa' near
gàirm a bhi air a tabhairt air feadh a rìogh-
achd uile, agus mar an céudna ann an
sgrìobhadh,
3 Ag ràdh, Mar so tha Cirus rìgh Phersia
ag ràdh, Rinn Tighearna Israeil, an Tigh-
earn a's ro àirde, mise a' m rìgh os ceann
an t-saoghail uile,
4 Agus dh' àithn e dhomh tigh a thogail
dha fein ann an Ierusalem ann an Iudah.
5 Ma tha, uime sin, neach sam bith' n' ur
measg d'a shluagh-san, gu robh an Tigh-
earn, eadhon a Thighearn-san maille ris,
agus rachadh e suas gu Ierusalem a ta ann
an Iudea, agus togadh e tigh Thighearna
Israeil, oir is esan an Tighearn a ta chomh-
nuidh ann an Ierusalem.
6 Uime sin ge b' e tha gabhail còmhnuidh
anns na h-àitibh mu' n cuairt, cuidicheadh
iad leis, iadsan, a deiream, a ta 'nan coimh-
earsnaich dha, le h-òr agus le h-airgiod,
7 Le tiodhlacaibh, le eachaibh, agus le
spréidh, agus nithibh eile, air an tugadh
iomradh le bòid, air son teampuill an Tigh-
earna ann an Ierusalem.
8 An sin sheas rogha theaghlaichean Iu-
dea, agus thréibh Bheniamin suas; na sa-
garta mar an céudna, agus na Lebhithich,
agus iadsan uile d' an do ghluais an Tigh-
earn an ìnntinn gu dol suas, agus gu tigh a
thogail do' n Tighearna ann an Ierusalem,
9 Agus iadsan a bha chòmhnuidh mu' n
cuairt doibh, agus a chuidich leò anns na
h-uile nithibh le h-airgiod agus òr, le h-
eachaibh agus spréidh, agus le ro mhòran
shaor-thiodhlac ann an àireamh nach beag,
aig an robh an inntinnean air am brosnuch-
adh chum na crìche sin.
10 Thug rìgh Cirus mar an céudna a mach
na soithichean naomha a ghiùlan Nebucho-
donosor air falbh o Ierusalem, agus a chuir
e suas ann an teampull nan iòdhol aige.
11 A nis an uair a thug Cìrus rìgh Phersia
a mach iad, thug e thairis iad do Mhithri-
dates am fear-ionmhais aige:
12 Agus leis-san thugadh thairis iad do
Shanabassar uachdaran Iudea.
13 Agus be so an àireamh aca; mìle cu-
pan òir, agus mìle cupan airgid, naoi tùisear
fichead airgid, deich thar fhichead soitheach
oìr, agus da mhìle ceithir chéud agus deich
soitheach airgid, agus mìle soitheach eile.
14 Mar so bha na soithichean òir agus
àirgid uile a bha air an giulan air falbh,
cuig mìle, ceithir chéud tri fichead agus
naoi ann an àireamh.
15 Thugadh air an ais iad sin le Sana-
bassar, maille ris na braighdibh, o Bhabilon
gu Jerusalem.
16 Ach ann an làithibh Artacsercseis rìgh
nam Persach, sgrìobh Belemus, agus Mith-
ridates, agus Tabellius, agus Rathumus,
agus Beeltethmus, agus Semellius an sgrio-
bhaiche, agus cuid eile a bha fo rìghdarras
maille riu, a' chòmhnuich ann an Samaria,
agus ann an àitibh eile, na litrichean a lea-
nas d' a ionnsuidh 'nan aghaidh-san a bha
chòmhnuidh ann an Iudea agus Jerusalem:
17 Do rìgh Artacsercseis ar tighearn, D' a
sheirbhisich, Rathumus an sgéul-sgriobhair,
agus Semellius an sgriobhaiche, agus an t-
iomlan d' an comhairle, agus na breithe-
amhna a ta ann an Celosiria agus Phe-
nice:
18 Biodh e a nis aithnichte do 'n Tighearn
an rìgh, gu bheil na h-Iudhaich a ta air
teachd uat-sa d' ar 'n-ionnsuidh, air doibh
tighinn gu Ierusalem, am baile ceannair-
ceach agus aingidh sin, a' togail nan
ionad-màrgaidh, agus a' càradh nam balla-
chan aige, agus a' leagadh bunait an team-
puill.
19 A nis, ma nithear am baile so agus a

bhallachan suas a rìs, diùltaidh iad, cha'
n' e mhàin cìsean ìochadh, ach ni iad mar
an céudna ceannairc an aghaidh rìghrean.
20 Agus, do bhrìgh gu 'm bheil na nithe
a bhuineas do' n teampull a' dol a nis air
an aghaidh, tha sinn 'ga shaoilsinn ceart gun
an gnothuch a dhearmad,
21 Ach labhairt ri 'r tighearn an rìgh,
chum na crìche, m' as e sin do thoil, gu 'n
rannsaichear a mach e ann an leabhraichibh
t-aithriche;
22 Agus gheibh thu mach anns an eachdraidh,
ciod a tha sgriòbhta thaobh nan nithe
sin, agus tuigidh tu gun robh am baile sin
ceannairceach, a' cur dragha araon air rìghribh
agus bailtibh :
23 Agus gun robh na h-Iudhaich ceannairceach,
agus gun do dhùisg iad coganna
annta; air son a' cheart aobhair so, rinneadh
eadhon am baile so fàs.
24 Uime sin a nis, tha sinn a' cur an
céill duitsa, O thighearn a rìgh, ma thogar
am baile so a rìs, agus ma chuirear suas a
bhallachan as ùr, cha bhi slighe agad o so
mach gu Celosiria agus Phenice.
25 An sin sgriòbh an rìgh air ais a rìs gu
Rathumus an sgéul-sgriòbhair, gu Beeltethmus
agus Semelius an sgriòbhaiche,
agus gus a' chuid eile a bha fo ùghdarras,
agus a chòmhnuidh ann an Samaria, agus
Siria, agus Phenice, air an doìgh so:
26 Léugh mi an litir a chuir sibh a' m
ionnsuidh: uime sin dh' àithn mi mìnrannsachadh
a dheanamh, agus fhuaradh a
mach gun robh am baile sin o 'n toiseach a'
seasamh an aghaididh righre;
27 Agus gun robh an sluagh an taobh a
stigh dheth air an toirt do cheannairc agus
cogadh; agus gun robh righre cumhachdach
agus gàrg' ann an Ierusalem, a rìoghaich
agus a thog cìsean ann an Celosiria
agus Phenice.
28 A nis uime sin dh' àithn mise na daoine
sin a bhacadh o' n bhaile a thogail, agus
aire a ghabhail nach deanar tuilleadh idir
ann;
29 Agus nach téid an droch luchd-oibre
sin ni 's faide air an aghaidh a chur campar
air rìghribh.
30 An sin thòisich righ Artacserceses, air
do na litrichibh aige a bhi air an léughadh,
Rathumus agus Semellius an sgriobhaiche,
agus a' chuid eile a bha ann an ùghdarras
maille riu, a' gluasad le cabhaig gu Ierusalem,
le cuideachd mharc-shluagh, agus
coimh-chruinneachadh sluaigh ann an òrdugh-catha,
air an luchd-oibre a bhacadh,
agus sguir togail an teampuill ann an Ierusalem
gus an dara bliadhna do rioghachadh
Dhariuis righ Phersia.



CAIB. III.

A NIS an uair a rioghaich Darius, rinn
e cuirm mhòir d' a iochdaranaibh
uile, agus d' a theaghlaich uile, agus do uile
phrionnsaibh Mhedia agus Phersia,
2 Agus do na h-uachdaranaibh, agus àrdriàghlairibh,
agus ceannardaibh uile, a bha
fuidhe, o na h-Innsibh gu Etiopia, a' céud
agus seachd thar fhichead mòr-roinn.
3 Agus an uair a dh' ith agus a dh' òl iad,
agus an uair a chaidh iad dhachaidh air
dhoibh a bhi riaraichte, an sin chaidh Darius
gu sheòmar-leapach fein, agus choidil
e, agus an tiota dhùisg e.
4 Agus bha triùir oganach a bhuineadh
do fhreiceadain-cuirp an rìgh, a' còmhradh
ri aon a' chéile,
5 Làbhradh gach aon againn earrann: esan
a bheir buaidh agus aig am bi briàthra ni 's
glice na cach, dhàsan bheir righ Darius
tiodhlaca mòra agus nithe mòra, mar
chomhar air buaidh;
6 Gu bhi eadhon air a sgeudachadh ann
am purpur, ag òl a' h-òr, agus a' codal air
òr, agus carbad le srianaibh òir; agus éididh-cìnn
do lion-éudach grinn, agus slabhraidh
m' a mhuineal:
7 Agus suidhidh e ni' s faigse do Dharius
a thaobh a ghliocais, agus bheirear caraid
Dhariuis mar ainm air.
8 An sin sgriobh gach fear earrann fein,
shéul se e, agus chuir se e fo chluasaig rìgh
Dhariuis;
9 Agus thubhairt e, an uair a dh' éireas
an rìgh, bheir neach éigin na sgriobhanna
dha; agus ge b' e taobh air an toir an rìgh
agus triùir phrionnsa Phersia breith gur e
an earrann aige a 's glice, dhàsan bheirear
a 'bhuaidh, mar a shònraicheadh.
10 Sgriòbh a' chéud fhear, 'Se am fiòn
a 's treasa.
11 Sgriòbh an dara fear, 'Se an rìgh a 's
treasa.
12 Sgriòbh an treas fear, 'Siad na mnai
a 's treasa: ach, os ceannnan uile nithe, tha
'n fhìrinn a' toirt a mach na buadha.
13 A nis an uair a dh' éirich an rìgh,
ghabh iad an sgriòbhanna, agus thug iad
dha iad, agus an sin léugh se iad.
14 Agus a 'cur fios uaith, ghairm e uile
phrionnsa Phersia agus Mhedia, agus na h-àrd-riàghlairean,
agus na ceannardan, agus
na h-uachdarain, agus na priòmh-oifigich;
15 Agus rinn e suidh sios air righ-chaithir
a' bhreitheanais; agus léughadh na sgriòbhanna
'na làthair.
16 Agus a deir e, Gairmibh na daoine òga,
agus cuiridh iad an céill na h-earrainnean
aca fein. Mar sin ghairmeadh iad, agus
thàinig iad a steach.
17 Agus thubhairt e riu, Cuiribh an céill

duinn bhur barail a thaobh nan sgrìobh-
anna. An sin thòisich a' chéud fhear, a
labhair mu neart an fhiona :
18 Agus thubhairt e mar so, O sibhse,
fheara, cia h-anabarrach làidir tha 'm fiona!
cuiridh e a 'm mearachd na h-uile a dh'
òlas e :
19 Ni e mar aon, ìnntinn an rìgh agus an
leinibh gun athair ; an traill agus an duine
shaoir, an duine bhochd agus shàibhre :
20 Tionndaidhidh e mar an céudna gach
smuain gu sùgradh agus cridhealas, air chor
is nach cuimhnich duine aon chuid àmh-
ghar na ainfhiach :
21 Agus nì e gach cridhe saòibhear, air
chor is nach cùimhnich duine aon chuid
rìgh no uachdaran : agus bheir e air gach
còmhradh a bhi mar le talannaibh ;
22 Agus 'nàm doibh a bhi ris an òl, tha
iad a' dìchuimhneachadh an gràidh araon
do chàirdibh, agus do bhraithribh, agus an
ceann tiota tàirnidh iad a mach an claidh-
ean ;
23 Ach air sgur doibh o' n fhiona, cha 'n
'eil cuimhn' aca ciod a rinn iad,
24 O sibhse fheara, nach e am fìon a 's
treasa, a cho'-éignicheas chum so a dhean-
amh ? Agus air da labhairt mar so, dh'
fhan e 'na thosd.

## CAIB. IV.

AN sin, thòisich an dara fear, a labhair
mu neart an rìgh, air a ràdh,
2 O sibhse a dhaoine, nach 'eil na fir a'
toirt barrachd ann an neart, aig am bheil
uachdaranachd thar muir agus tìr, agus
gach ni a ta annta ?
3 Ach tha 'n rìgh gidheadh ni 's cumhach-
daich' : oir is tighearn e os ceann nan nithe
sin uile, agus tha uachdaranachd aige thai-
ris orra : agus ge b' e ni a dh' àithneas e
dhoibh ni iad.
4 Ma dh' iarras e orra cogadh a' dhean-
amh an aghaidh a chéile, nì siad e : ma
chuireas e mach iad an aghaidh nan nàimh-
dean, théid iad, agus brisidh iad sios beannta,
ballacha, agus tùra.
5 Marbhaidh agus marbhar iad, agus cha
bhris iad àithne an rìgh : ma bheir iad bu-
aidh, tha iad a' toirt na h-uile do 'n rìgh,
araon a' chreach, agus gach ni eile.
6 Mar an céudna iadsan nach 'eil 'nan
sàighdeiribh, agus aig nach 'eil gnothuch
ri cogannaibh, ach a ta cleachdadh tuana-
chais, an uair a bhuaineas iad an ni sin a
chuir iad, bheir iad do 'n rìgh e, agus co'-
éignichidh iad aon a' chéile chum cìs iocadh
do 'n righ.
7 Agus an déigh sin is aon duine e : ma
dh' àithneas e màrbhadh, marbhaidh iad :
ma dh' àithneas e caomhnadh, caomhnaidh
iad ;
8 Ma dh' àithneas e buàladh, buailidh
iad : ma dh' àithneas e fàsachadh, fàsaichidh
iad : ma dh' àithneas e togail, togaidh iad ;
9 Ma dh' àithneas e gearradh sios, gear-
raidh iad sios ; ma dh' àithneas suidhea-
chadh, suidhichidh iad.
10 Mar so bithidh a mhùinntir agus ar-
mailtean uile ùmhal da : os barr luidhidh
e sios, ithidh, agus òlaidh e, agus gabhaidh
e fois :
11 Agus ni iad sin faire mu 'n cuairt da,
agus cha 'n fhéud a h-aon falbh, agus a'
ghnothuch fein a dheanamh, ni a bhi eas-
ùmhal da ann an ni sam bith.
12 O sibhse a dhaoine, ciamar nach e an
rìgh a 's cumhachdaich', an uair a bheirear
geill da air an dòigh so ? Agus dh' fhan e
'na thosd.
13 An sin thòisich an treas fear, a labhair
mu na mnai, agus mu 'n fhìrinn, (b' e so
Sorobabel) air a ràdh.
14 O sibhse a dhaoine, cha 'n e an rìgh
mòr, no an lionmhorachd sluaigh, ni mò is
e am fiona, a bheir barrachd : cò uime sin
a riàghlas iad, no aig am bheil an uachda-
ranachd thairis orra ? nach iad na mnai ?
15 Rug na mnai an rìgh, agus an sluagh
uile a riàghlas air muir agus air tìr.
16 Eadhon uathasan thàinig iad : agus
dh' àraich iad suas iadsan a shuidhich na
fìon-liosan as am bheil am fìon a' teachd.
17 Tha iadsan mar an céudna a' deanamh
thrusgan do na fearaibh : tha iad a' toirt
glòire do dhaoinibh ; agus as éugais nam
ban, cha 'n urrainn na fir a bhi idir ann.
18 Seadh, ma chruinnich na fir airgiod
agus òr, no ni maith sam bith eile, nach 'eil
gràdh aca do mhnaoi a ta maiseach ann an
sgèimh agus eireachdas ?
19 Agus gu 'n ghuth air na nithibh sin,
nach 'eil iad a' miànnachadh, agus eadhon
le béul fosgailte a' suidheachadh an sùl
oirre ; agus nach 'eil barrachd tograidh aig
na h-uile dhi, na d' on airgiod agus d' on
òr, na do nì maith sam bith ?
20 Fàgaidh fear athair fein a thog suas
e, agus a dhuthaich fein, agus dlùth-lean-
aidh e r' a mhnaoi.
21 Cha ghearain e a bheatha a chaitheadh
maille r' a mhnaoi fein, agus a chuimhnich
e aon chuid athair, no màthair, no dùthaich.
22 Le so uime sin biodh fios agaibh gu 'm
bheil aig na mnàibh uachdaranachd os bhur
ceann : nach eil sibh ag oibreachadh agus
a' saothrachadh, agus a' tabhairt, agus a'
giùlan na h-uile d' on mhnaoi ?
23 Seadh, glacaidh duine a chlaidheamh
agus théid e a mach a chreachadh agus a
ghoid, agus a sheoladh air a' chuan agus air
aimhnichibh,
24 Agus seallaidh e air leomhan, agus
gluaisidh e ann an dòrchadas ; agus an uair

a ghoid, a mhìll, agus a chreach e, bheir se
e chum a ghràidh fein.
25 Uime sin, gràdhaichidh fear a bhean
fein a thuilleadh air athair no màthair.
26 Seadh, is iomadh iad a chaill an ciall
air son nam ban, agus a dh' fhàs 'nan seir-
bhisich air an sgàth.
27 Is iomadh iad mar an céudna a bhàs-
aich, a chaidh a' m mearachd, agus a phea-
caich air son nam ban.
28 Agus a nis nach 'eil sibh 'gam chreid-
sinn? nach 'eil an rìgh mòr 'na chumhachd?
nach 'eil eagal air gach cearnadh beanachd
dha?
29 Gidheadh chunnaic mi e agus Apame
coimhleapach an righ, agus nighean Bhar-
tacuis ionmholta, 'nan suidhe aig deis làimh
an rìgh,
30 Agus a' toirt a chrùin bharr cìnn an
rìgh, agus 'ga chàireamh air a ceann fein;
bhuail i mar an céudna an rìgh le a laimh chlì.
31 Agus an déigh sin air son so uile, mhian-
naich an rìgh agus sheall e oirre le béul
fosgailte: n' an gàireadh i ris, ghàireadh
esan mar an céudna: n' an gabhadh i mi-
thlachd dheth, bha 'n righ deònach air mio-
dal a dheanamh, a chum gu 'm biodh i
réidh ris a rìs.
32 O sibhse fheara, ciamar nach biodh na
mnai laidir, air doibh so a dheanamh?
33 An sin dh' amhairc an rìgh agus na
prionnsan air gach aon a' chéile: mar so
thòisich e air an fhirinn a labhairt.
34 O sibhse fheara, nach 'eil na mnai
làidir? is mòr an talamh, is àrd na néamh-
an, is luath a' ghriàn 'na slighe, oir tha i
'cuairteachadh nan nèamh air gach taobh,
agus a' toirt a slighe a rìs chum a h-àite
fein ann an aon là.
35 Nach mòr esan a ta' deanamh nan
nithe sin? Uime sin is mòr an fhìrinn,
agus a 's treasa i no na h-uile nithe.
36 Tha 'n talamh gu léir a' gàirm air an
fhìrinn, agus tha na neàmha 'ga beann-
achadh: tha gach uile oibre fo bhall-chrith
agus a' criothnachadh roipe, agus maille ri
cha 'n 'eil ni éucorach sam bith.
37 Tha fìon aingidh, tha 'n rìgh aingidh,
tha na mnai aingidh, tha uile chlann nan
daoine aingidh, agus mar sin tha 'n uile
ghnìomhara aingidh: agus cha 'n 'eil firìnn
idir annta: 'nan neo-fhireantachd mar an
céudna théid iad a dhìth.
38 Ach a thaobh na fìrinn, mairidh i, agus
tha i an còmhnuidh làidir; tha i beò agus
bheir i gu bràth buaidh.
39 Maille rithe cha ghabhar ri pearsaibh
no ri duaisibh; ach nì i na nithe a ta ceart,
agus seachnaidh i na h-uile nithe a ta éu-
corach agus aingidh; agus tha spéis aig na
h-uile dhaoinibh d' a h-oibribh.
40 Ni mò tha éucoir sam bith 'na breith-
eanas: agus is i neart, riòghachd, cumh-
achd, agus mòrachd nan uile lìnn. Bean-
naichte gu robh Dia na fìrinn.
41 Agus le sin dh' fhan e 'na thosd. Agus
thog an sluagh uile iolach an sin, agus thu-
bhairt iad, Is mòr an Fhìrinn, agus is
cumhachdach thar nan uile nithe..
42 An sin thubhairt an rìgh ris, Iarr n'
as àill leat, a thuilleadh air na tha air ain-
meachadh 'san sgriòbhadh, agus bheir sinne
dhuit e, a chionn gur tu a 's glice a fhuar-
adh; agus suidhidh tu ni 's faigse ormsa,
agus goirear mo charaid diotsa.
43 An sin thubhairt e ris an rìgh, Cuìmh-
nich do bhòid, a bhòidich thu, Ierusalem a
thogail, anns an là an tig thu chum do
riòghachd,
44 Agus na soithichean uile a chur air
falbh a thugadh a' Ierusalem, a chuir Cìrus
air leth, an uair a bhòidich e Babilon a
sgrios, agus an cur air an ais a rìs an sin.
45 Bhòidich thu mar an céudna an team-
pull a thogail suas, a loisg na h-Edomaich
an uair a dh' fhàsaicheadh Iudea leis na
Caldéich.
46 Agus a nìs, O thighearn a rìgh, is e so
a ta mi 'g ìarraidh, agus air am bheil déigh
agam uait-se, agus is e so an toirbheartas
riòghail a' teachd uait fein; tha mi 'g iarr-
aidh uime sin gun coimhlionadh tu a' bhòid,
mu' n do bhòidich thu do Rìgh fhlaitheanais
led' bhéul fein gu' n deanadh tu e.
47 An sin sheas rìgh Darius suas agus
phòg se e, agus sgriòbh e litrichean air a
shon chum uile luchd-coimhead an ionmhais,
chum nan uachdaran, agus cheannardan,
agus rìaghlairean, air chor is gun giùlain-
eadh iad gu tearuinte air an t-slighe, araon
esan, agus iadsan uile a théid suas maille
ris a thogail Ierusalem.
48 Sgriòbh e litrichean mar an céudna
chum nan uachdaran a bha ann an Celo-
siria agus Phenice, agus dhoibhsan ann an
Libanus, chum gun tugadh iad fiodh-céud-
air o Libanus gu Ierusalem, agus gun tog-
adh iad am baile maille ris.
49 Os bàrr, sgriòbh e litrichean chum nan
Iudhach uile a chaidh a mach as a riogh-
achd-san suas do Iudea, a thaobh an saorsa
fein, chum nach rachadh oifigeach, no
riaghlair, no ceannard, no fear-ionmhais,
sam bith, le h-ainneart a steach air an dor-
saibh;
50 Agus gu' m biodh an duthaich uile air
am bheil sealbh aca, saor o chìs; agus gun
tugadh na h-Edomaich seachad na bailtean
aig na h-Iudhaich a bha aca an sin:
51 Seadh, gun tugtadh gach bliàdhna
seachad fichead talann fa chomhair togail
an teampuill, gus an àm 'san togteadh e;
52 Agus deich talann eile 'sa bhliadhna, a
chumail suas nan iòbairt-loisgte air an altair

gach là, air dhoibh àithne a bhi aca seachd-
déug a thairgseadh;
53 Agus gu 'm biodh fior-shaorsa aca-san
uile a chaidh o Bhabilon a thogail a' bhaile,
araon iad fein agus an sliochd, agus na sa-
gartan uile a dh' fhalbh.
54 Sgrìobh e mar an céudna a thaobh nan
dréuchd, agus thrusgan nan sagart leis am
bheil iad a' frithealadh;
55 Agus mar an céudna a thaobh dhréuchd
nan Lebhitheach, gu bhi air an tabhairt
dhoibh gus an là 'san criòchnuichear an
tigh, agus 'san togar Ierusalem.
56 Agus dh' àithn e duaisean agus tuar-
asdal a bhi air an tabhairt do na h-uile a
ghléidh am baile.
57 Chuir e mar an céudna air falbh na
soithichean uile o Bhabilon a chuir Cìrus
air leth: agus na h-uile nithe a dh' àithn
Cìrus, dh' òrduich e a bhi dèunta, agus air
an cuir do Ierusalem.
58 Anis, an uair a chaidh an t-òganach so
a mach, thog e a ghnùis gu nèamh am
fagus do Ierusalem, agus mhol e Rìgh
fhlaitheanais,
59 Agus thubhairt e, Uat-sa thig buaidh,
uat-sa thig gliocas, agus is leat-sa a' ghlòir,
agus is mise do sheirbhiseach,
60 Is beannuichte thusa, a thug gliocas
dhòmhsa: oir dhuitsa bheiream buidh-
eachas, O Thighearna ar n-aithriche.
61 Agus mar so ghabh e na litrichean,
agus chaidh e mach, agus thàinig e gu Ba-
bilon, agus dh' aithris se e d'a bhràthairibh
uile.
62 Agus mhol iad Dia an aithriche, a
chionn gun tug e dhoibh comas agus
saorsa,
63 Gu dol suas, agus Ierusalem a thogail,
agus an teampull a dh' ainmicheadh air'
àinm: agus rinn iad cùirm, rè sheachd
laithean, le h-innealaibh-ciùil agus aoibh-
neis.

## CAIB. V.

AN déigh so roghnaicheadh priomh
dhaoine nan teaghlach a réir an
tréubhan, gu dol suas le 'm mnàibh agus
le 'm macaibh agus le 'n nigheannaibh, le'n
seirbhisich, agus le 'm ban-sheirbhisich,
agus le 'n spréidh.
2 Agus chuir Darius maille riu mìle marc-
shluagh, gus an tug iad air an ais iad gu
tearuinte gu Ierusalem, agus le h-inneal-
aibh-ciùil, le tiompanaibh, agus le piòb-
aibh.
3 Agus chluich am bràithrean uile, agus
thug e orra dol suas cuideachd maille riu.
4 Agus 'siad so àinmean nan daoine a
chaidh suas a réir an teaghlaichean, am
measg nan tréubh aca, an déigh nan ceann
aca fa leth.



5 Na sagarta, mic Phinceis mhic Aaroin:
Iesus mac Iosedeic, mac Sharaiais, agus
Ioacim mac Shorobabeil, mac Shalatieil do
thigh Dhaibhidh, a mach a' cinneach Pha-
reis, do thréubh Iudaih.
6 A labhair briathra glice, a 'm fianuis
Dhariuis righ Phersia, 'san dara bliadhna
d' a riòghachadh, 'sa mhiosa Nisan, is e a'
chéud mhios.
7 Agus is iad so iadsan a' Iudea, a thàinig
a nios o'n bhraighdeanas, far an do chòmh-
nuich iad mar choigrich, iadsan a ghiùlan
Nabuchodonosor rìgh Bhabiloin air falbh
do Bhabilon:
8 Agus phìll iad do Ierusalem, agus do
chriochaibh eile ann an Iudea, gach duine
chum a bhaile fein, a thàinig maille ri So-
robabel, ri Iesus, Nehemias, agus Sacharias,
agus Reesaias, Enenius, Mardocheus, Beel-
sarus, Aspharasus, Reelius, Roimus, agus
Baana, na h-iùil aca.
9 Be 'n àireamh aca mar chinneach, agus
na h-uachdarain aca, mic Phorois, da
mhìle ochd fichead agus a dha dhéug: mic
Shaphait, ceithir chéud tri fichead agus dhà
dhéug: —
10 Mic Areis, seachd céud da fhichead
agus sea-déug:
11 Mic Phaath-Mhoaib, dà mhìle ochd
céud agus a dhà-dhéug:
12 Mic Elaim, mìle da chéud da fhichead
agus ceithir dèug: Mic Shathui, naoi céud
da fhichead agus cuig: mic Cherbe, seachd
céud agus cuig: mic Bhani, seachd céud
da fhichead agus ochd:
13 Mic Bhebai, sea céud agus tri thar
fhichead; mic Shadais, tri mìle dà chéud
agus dhà thar fhichead:
14 Mic Adonicaim, sea céud tri fichead
agus seachd: mic Bhagoi, dà mhìle tri
fichead agus sea: mic Adin, ceithir chéud
da fhichead agus ceithir déug:
15 Mic Ateresiais, ceithir fichead agus dha
dhéug: mic Cheilain agus Asetais, tri fich-
ead agus seachd: mic Asurain, ceithir
chéud agus a dhà dhéug thar fhichead:
16 Mic Ananiais, cuig fichead agus a
h-aon: mic Aroim, dha dhéug thar fhich-
ead: mic Bhassa, tri chéud agus tri thar
fhichead: mic Asephurit cuig fichead agus
dha:
17 Mic Mheteruis, tri mìle agus cuig:
mic Bhetlomoin, sea fichead agus tri:
18 Iadsan o Netophah, dà fhichead agus
cuig déug: iadsan o Anathoth, céud da
fhichead agus ochd déug: iadsan o Bhet-
samos, da fhichead agus dhà:
19 Iadsan o Ciriatiarius, cuig thar fhich-
ead: iadsan o Chaphira agus Bheerot,
seachd céud da fhichead agus tri: iadsan o
Phira, seachd céud:
20 Iadsan o Chadias agus Ammidoi,

ceithir chéud agus dhà thar fhichead: iadsan o Chirama agus Ghabdes, sea céud agus aon thar fhichead:
21 Iadsan o Mhacalon, céud agus dhà thar fhichead: iadsan o Bhetolius, da fhichead agus a dha dhéug: mic Nephis, céud da fhichead agus sea déug:
22 Mic Chalamolaluis agus Onuis, seachd céud agus cuig thar fhichead: mic Ierechuis, da chéud da fhichead agus cuig:
23 Mic Annaais, tri mìle tri chéud agus deich thar fhichead:
24 Na sagartan: mic Ieddu mhic Iesuis, am measg mhac Shanasib, naoi céud tri fichead agus dha dhéug:
25 Mic Phassaroin, mìle da fhichead agus seachd; mic Charme, mìle agus seachd déug:
26 Na Lebhithich: mic Iessue, agus Chadmieil; agus Bhanuais, agus Shudiais, tri fichead agus ceithir déug:
27 An luchd-séinn naomha: mic Asaiph, sea fichead agus ochd:
28 Na dorsairean; mic Shaluim, mic Iatail, mic Thalmoin, mic Dhacobi, mic Theta, mic Shami, gu léir sea fichead agus naoi déug:
29 Seirbhisich an teampuill: mic Esau, mic Asipha, mic Thabaoit, mic Cherais, mic Shuid, mic Phaleuis, mic Labana, mic Ghraba,
30 Mic Acua, mic Uta, mic Chetaib, mic Agaba, mic Shubai, mic Anain, mic Chatua, mic Ghedduir,
31 Mic Airuis, mic Dhaisain, mic Noeba, mic Chaseba, mic Ghasera, mic Asiaih, mic Phineeis, mic Asara, mic Bhastai, mic Asana, mic Mheani, mic Naphisi, mic Acuib, mic Asipha, mic Assuir, mic Pharacim, mic Bhasaloit,
32 Mic Mheeda, mic Chouta, mic Charea, mic Chareuis, mic Asereir, mic Thomoi, mic Nasit, mic Atipha,
33 Mic sheirbhiseach Sholaimh: mic Asaphioin, mic Pharira, mic Ieeli, mic Losoin, mic Isdaeil, mic Shaphet,
34 Mic Hagia, mic Phacaret, mic Shabi, mic Sharotie, mic Mhasiais, mic Ghair, mic Adduis, mic Shuba, mic Apherra, mic Bharodis, mic Shabait, mic Alloim.
35 Uile mhinisteirean an teampuill, agus mic sheirbhiseach Sholaimh, tri chéud tri fichead agus dha dhéug.
36 Thàinig iad sin a nios o Thermelet, agus Thelersas, Charaatalar 'gan stiùireadh, agus Aalar;
37 Ni mò am b' urrainn iad na teaghlaichean aca a nochdadh, no 'n seilbh aca, ciamar a bhuineadh iad do Israel: mic Ladain, mic Bhain, mic Necodain, sea céud dà fhichead agus dha dhéug.
38 Agus do na sagartaibh, a rinn greim air dréuchd na sagartachd, agus nach d' fhuaradh: mic Obdia, mic Accois, mic Adduis, a phòs Augia, aon do nigheanaibh Bhersehuis, agus dh' ainmicheadh an déigh àinm-san.
39 Agus an uair a dh' iàrradh cunntas cinnich nan daoine sin 'sa chlàr-cùimhne, agus nach d' fhuaradh e, bha iad air an toirt o bhi 'cur dréuchd na sagartachd an gnìomh:
40 Oir riu-san thubhairt Nehemias agus Atharias, nach biodh co'-roinn aca do na nithibh naomha, gus an éireadh àrd-shagart suas air a sgeudachadh le creidimh agus le fìrinn.
41 Mar an céudna a thaobh Israeil, dhiubhsan o dhà bhliàdhna dhéug a dh' aois agus os a cheann, bha iad uile ann an àireamh dà fhichead mìle, a thuilleadh air òglaich agus air ban-òglaich da mhìle tri chéud agus tri fichead.
42 Bha na h-òglaich agus na ban-òglaich aca, nan seachd mìle tri chéud da fhichead agus seachd: bha na feara agus na mnathan-seinn da chéud da fhichead agus cuig:
43 Ceithir chéud agus cuig dèug thar fhichead càmhal, seachd mìle agus sea déug thar fhichead each, dà chéud da fhichead agus cuig muilcid, cùig mìle cùig céud agus cùig thar fhichead beathach cleachdta 'sa chuing.
44 Agus bhòidich ceannardan àraidh do no teaghlaichibh aca, an uair a thàinig iad gu teampull an Tighearna a ta ann an Ierusalem, an tigh a thogail a rìs 'na àite fein, a reir an comais,
45 Agus mìle punnd òir, cuig mìle airgid, agus céud trusgan a bhuineadh do' n t-sagartachd, a thabhairt a stigh do naomhionmhas nan oibre.
46 Agus mar so chòmhnuich na sagartan, agus na Lebhithich, agus an sluagh ann an Ierusalem, agus air an dùthaich; an luchd-séinn, mar an céudna, agus na dorsairean, agus Israel uile 'nam bailtibh.
47 Ach an uair a bha an seachdamh mios am fagus, agus an uair a bha gach duine de chloinn Israeil 'na àite fein, thàinig iad gu léir cuideachd a dh' aon ìnntinn, chum an àite fhosgailte aig a' chéud geata a ta air an taobh an ear.
48 An sin sheas Iesus mac Iosedeic suas, agus a bhraithrean na sagarta, agus Sorobabel mac Shalatieil, agus a bhraithrean, agus dh' ullaich iad altair Dhè Israeil,
49 A thairgseadh ìobairt-loisgte air, a réir mar a ta e gu sònraichte air àithneadh ann an leabhar Mhaois an duine le Dia.
50 Agus chruinnicheadh sluagh maille riu a cinneachaibh eile na tìre, agus thog iad an altair 'na h-àite fein, do bhrìgh gun robh uile chinneacha na tìre ann an

naimhdeas riutha, agus 'gan sarnchadh;
agus thug iad suas iobairtean a réir na
h-ùine, agus tabhartais-loisgte an da chuid
'sa mhaduin agus 'san fheasgair.
51 Chùm iad mar an céudna feill nam
pailliuin, mar a dh' àithn an lagh, agus
thàirg iad iòbairte gach là, mar a bha e
freagarrach;
52 Agus an déigh sin, na h-iòbairtean
gnàthaichte, agus iòbairt na Sàbaid, agus
nan gealach ùra, agus nan uile naomh-fhéill.
53 Agus iadsan uile a rinn bòid sam bith
do Dhia, thòisich iad air iòbairtean a thoirt
do Dhia o'n chéud là do'n t-seachdamh
miòs, ged nach robh teampull an Tighearna
fathast air a thogail.
54 Agus thug iad do na clachairibh agus
do na saoraibh, le deagh ghean, airgiod,
biàdh, agus deoch.
55 Thug iad carbadan dhoibhsan a' Sidon
agus a' Tìrus mar an céudna, chum gun
tugadh iad craobhan séudair a' Libanus, bu
chòir a bhi air an toirt air ràthaibh chum
caladh Ioppe, a rèir mar o dh' àithneadh
dhoibh le Cìrus rìgh nam Persach.
56 Agus anns an dara bliàdhna agus an
dara miòs an déigh dha teachd chum team-
puill De ann Ierusalem, thòisich Sorobabel
mac Shalatieil, agus Iesus mac Iosedeic,
agus am bràithrean, agus na sagartan, agus
na Lebhithich, agus iadsan uile a thainig
gu Ierusalem as a' bhraighdeanas;
57 Agus leag iad bunait tighe Dhé air a'
chéud là do'n dara mios, anns an dara
bliàdhna an deigh dhoibh teachd gu Iudea
agus Ierusalem.
58 Agus shònraich iad na Lebhithich, o
fhichead bliàdhn' a dh' aois, gu bhi thairis
air oibribh an Tighearna. An sin sheas
Iesus suas, agus a chuid mhac agus a
bhràithrean, agus Cadmiel a bhràthair, agus
mic Mhadiabuin, maille ri macaibh Ioda
mhic Eliaduin, le'n cuid mhac agus bhràith-
rean, gu léir 'nan Lebhithich, a dh' aon
ìnntinn chum an gnothuch a chur air agh-
aidh, a' deanamh gach dìchill a ghiùlan air
an adhairt oibre tighe Dhé. Mar so thog
an luchd-oibre teampull an Tighearna.
59 Agus sheas na sagartan air an sgeud-
achadh 'nan trusgannaibh le h-innealaibh-
ciùil agus le trompaidibh: agus bha ciom-
bail aig na Lebhithich mic Asaiph,
60 A' séinn oran buidheachais, agus a'
moladh an Tighearna, mar a dh' àithn
Daibhidh rìgh Israeil.
61 Agus shéinn iad, le guthannaibh àrda
orain chum cliù an Tighearna, do bhrìgh
gu'm bheil a thròcair agus a ghlòir an
còmhnuidh ann an Israel uile.
62 Agus shéinn an sluagh uile tròmpaid-
ean, agus rinn iad iolach le guth àrd, a'
séinn oran buidheachais do'n Tighearna,
air son tighe an Tighearna a bhi air a
thogail suas.
63 Thàinig mar an céudna na sagartan
agus na Lebhithich, agus priòmh-dhaoine
an teaghlaichean, na seanairean a chunnaic
a' chéud tigh, chum togail an tighe so le
gul agus mòr chaoidh.
64 Ach rinn mòran iolach le guth àrd, le
trompaidibh agus le h-aoibhneas,
65 Ionnas 's nach cluinnteadh na tròm-
paidean le caoineadh an t-sluaigh: gidheadh
shéinn am mòr-shluagh gu h-iongantach,
air chor is gun cùalas e am fad as.
66 Uime sin an uair a chùal nàimhdean
tréibh Iudaih agus Bheniamin e, thàinig
iad a dh' fhiosrachadh ciod bu chìall do
dh' fhuaim nan trompaid.
67 Agus thug iad fa' near gun do thog
iadsan a bha do'n bhraighdeanas teampull
do Thighearna Dia Israeil.
68 Uime sin chaidh iad dh' ionnsuidh
Shorobabeil agus Iesnis, agus dh' ionnsuidh
phriòmh-dhaoine an teaghlaichean, agus
thubhairt iad riu, Togaidh sinne maille
ribhse:
69 Oir tha sinne mar an céudna, mar sibh
fein, a' toirt géill do bhur Tighearna, agus
a' toirt suas iòbairt dha o làithibh Asbasaret
rìgh nan Assiriach, a thug chum so sinn.
70 An sin thubhairt Sorobabel, agus
Iesus, agus priòmh-dhaoine theaghlaichean
Israeil riutha, Cha bhuin e dhuinne agus
dhuibhse maraon tigh a thogail do'n Tigh-
earna ar Dia.
71 Togaidh sinn leinn fein do Thighearna
Israeil, a réir mar a dh' àithn Cìrus righ
nam Persach dhuinn.
72 Ach bhac cinneach na tìre iad o thog-
ail, air doibh a bhi 'nan tròm-uallaich air
muinntir Iudea, agus 'gan teannachadh;
73 Agus le'n cuilbheartaibh uaigneach,
agus le'n comhairlibh agus le'm buair-
easaibh earailteach, chùm iad air ais an
aitreabh o bhi air a criòchnachadh rè uile
làithean Chìruis an righ: mar so bhacadh
iad on togail rè dha bhliàdhna, gus an do
thòisich Darius air riòghachadh.

## CAIB. VI.

ANIS, ann an dara bliàdhna do riògh-
achadh Dhariuis, rinn Aggeus, agus
Sacharias mac Addo, na fàidhean, fàidhead-
aireachd do na h-Iudhaich ann an Iudea
agus Ierusalem, ann an àinm Thighearna
Dhe Israeil, a bha maille riu.
2 An sin dh' éirich Sorobabel mac Shala-
tieil, agus Iesus mac Iosedeic, agus thòisich
iad air tigh an Tighearna a thogail a tha
ann an Ierusalem: agus maille riu-san bha
fàidhean Dhe a' cuideachadh leò.
3 Anns an àm sin fein thàinig d' an iònn-
suidh Sisinnes uachdaran Shiria agus Phe-

nice, maille ri Sathrabusanes agus a chòmpanaich, agus thubhairt iad riu,
4 Cò a thug òrdugh dhuibhse an tigh so, agus am mullach so a thogail, agus gach ni eile a dheanamh? agus co iad an luchd-oibre a ta' deanamh nan nìthe so?
5 Uime sin fhuair seanairean nan Iudhach deagh-ghean, do bhrìgh gun d' fhiosraich an Tighearna am braighdeanas;
6 Agus cha do bhacadh iad o thogail, gus an d' rinneadh aithnichte do Dharius mu' n timchioll, agus gus an d' fhuàradh freagradh.
7 Is e so dùblachadh nan litrichean a sgriobh Sisinnes, uachdaran Shiria agus Phenice, agus Sathrabusanes, l' en cuideachd, riaghlairean ann an Siria agus Phenice, agus a chuir iad gu Darius; Do' n righ Darius, beatha agus slàinte:
8 Biodh na h-uile nithe air an deanamh aithnichte d'ar tighearn an rìgh, air dhuinn teachd gu tìr Iudea, agus dol a stigh do bhaile Ierusalem, fhuair sinn ann am baile Ierusalem seanairean nan Iudhach a bhuineadh do' n bhraighdeanas,
9 A' togail tighe do' n Tighearna, mòr agus nuàdh, do chlachaibh snaighte agus lùachmhor, agus am fiodh a cheana leagta air na ballachaibh.
10 Agus tha na h-oibre sin air an deanamh le mòr chabhaig, agus tha 'n obair a' dol air a h-aghaidh le soirbheas 'nan làmhaibh, agus leis gach glòir agus dichioll tha i 'ga deanamh.
11 An sin, dh' fhiosraich sinn de na seanairibh sin, ag ràdh, Cò a thug òrdugh dhuibhse an tigh so thogail? agus bunaite nan oibre so a leagadh?
12 Uime sin, le rùn gu' n tugamaid fiosrachadh dhuit le sgriòbhadh, dh' fheòraich sinn diùbh cò iad an luchd-deanamh àraidh, agus dh' ìarr sinn orra àinmean nam prìomh-dhaoine aca ann an sgriòbhadh.
13 Mar sin thug iad dhuinn am freagradh so, Is sinn seirbhisich an Tighearna a rinn nèamh agus talamh.
14 Agus a thaobh an tighe so, thogadh e o cheann iomadh bliadhna le rìgh air Israel a bha mòr agus cumhachdach, agus chrìochnuicheadh e,
15 Ach an uair a bhrosnaich ar n-aithriche Dia gu corruich, agus a pheacaich iad an aghaidh Thighearna Israeil, a ta air nèamh, thug e thairis iad do chumhachd Nabuchodonosoir rìgh Bhabiloin, nan Caldéach:
16 A leag sios an tigh, agus a loisg e, agus a ghiùlan an sluagh air falbh 'nam bràighdibh do Bhabilon.
17 Ach a' chéud bliàdhna anns an do rìoghaich rìgh Cirus thar duthaich Bhabiloin, sgriobh Cirus an rìgh chum an tigh so a thogail.
18 Agus na soithichean naomha òir agus airgid, a thug Nebuchadonosor air falbh as an tigh aig Ierusalem, agus a chuir se 'na theàmpull fein, iad sin thug Cirus an rìgh a mach a ris as an teàmpull ann am Babilon, agus thugadh iad do Shorobabel, agus do Shanabassarus an riàghlair,
19 Le h-òrdugh gu' n giùlaineadh se air falbh na soìthichean céudna, agus gun cuireadh se iad 'san teàmpull ann an Ierusalem; agus gu' n rachadh teàmpull an Tighearna a thogail 'na àite fein.
20 An sin air do' n t-Sanabassarus céudna teachd an so, leag e bunaite tighe an Tighearna ann an Ierusalem, agus air da a bhi 'ga thogail, o' n àm sin gu so, cha' n' eil e fathast gu buileach deas.
21 A nis uime sin, ma' s i toil an rìgh e, rachadh rànnsachadh a dheanamh ann an leabhraichibh-eachdraidh rìgh Ciruis;
22 Agus ma gheibhear a mach gun do thogadh tigh an Tighearna ann an Ierusalem le aontachadh righ Ciruis, agus ma' s i so toil an righ ar tighearna, leagadh e ris e dhuinne.
23 An sin dh' àithn righ Darius rànnsachadh a dheanamh anns na leabhraichibh-eachdraidh ann am Babilon: agus mar so fhuaradh ann an Ecbatana an lùchairt, a ta ann an tìr Mhedia clàr, anns an robh na nithe so air an sgrìobhadh:
24 Anns a chéud bliadhna do rìoghachadh Chìruis, thug Cirus an rìgh òrdugh seachad, gu 'm biodh tigh an Tighearna ann an Ierusalem air a thogail a rìs; an t-àit anns am bheil iad ag ìobradh le teine bithbhuan;
25 'Airde, tri fichead làmh-choille, agus a leùd, tri fichead làmh-choille, le tri sreathaibh do chlachaibh snaighte, agus aon sreath do fhiodh ùr na tìre sin; agus luasaichear an costus a' tigh Chìruis an rìgh:
26 Agus mar an céudna gun aisigear soithichean naomha tighe an Tighearna, araon do 'n òr agus do 'n airgiod, a thug Nabuchodonosor as an tigh ann an Ierusalem, agus a thug e do Bhabilon, air an ais a rìs do 'n tigh a ta ann an Ierusalem, agus gun suidhichear iad 'san àite far an robh iad roimhe.
27 Agus thug e òrdugh mar an céudna gu 'm biodh Sisinnes, uachdaran Shiria agus Phenice, agus Sathrabusanes, agus an cuideachd, agus iadsan a rinneadh 'nan riàghlairibh ann an Siria agus Phenice, cùramach gu 'n bheanachd ris an àite, ach gun ceaduicheadh iad do Shorobabel, seirbhiseach an Tighearna, agus uachdaran Iudea, agus do sheanairibh nan Iudhach, tigh an Tighearna a thogail 'san àite sin.
28 Dh' òrduich mi mar an céudna e a bhi air a thogail gu h-iomlan a rìs; agus iad a shealltuinn le cùram gun dean iad cuidea-

chadh leò-san a bhuineas do bhraighdeanas
nan Iudhach, gus an crìochnaichear tigh
an Tighearna:
29 Agus gun toirear le cùram, a' cìs Che-
losiria agus Phenice, earrann do na daoinibh
sin air son ìobairtean an Tighearna, 'se sin,
do Shorobabel an t-uachdaran, araon tàirbh-
òga, agus reitheachan, agus uain;
30 Agus mar an céudna, cruithneachd,
salann, fìon, agus oladh, agus sin do ghnàth
gach bliadhna gun teagamh idir, a réir mar
a their na sagartan ann an Ierusalem a
chosdair gach là:
31 Chum tabhartais a bhi air an toirt
do 'n Dia a 's àirde, air son an rìgh, agus
air son a chloinne, agus gun dean iad ùr-
nuigh air son am beatha.
32 Agus thug e seachad òrdugh, ge b' e
neach a chiontaicheas, seadh, na chuireas
ann an suàrachas ni sam bith a làbhradh
no sgrìobhadh roimh, gu 'n gabhar craobh
as a thigh fein, agus gu 'n crochar air e,
agus gu 'n deanar gréim air a chuid gu léir
air son an rìgh.
33 Agus an Tighearna uime sin, aig am
bheil àinm fein air a ghàirmeadh an sin,
gu 'n sgriosadh esan gu h-iomlan gach rìgh
agus cinneach, a shìneas a mach a làmh a
chumail air ais, no a mhilleadh tighe an
Tighearna ann an Ierusalem.
34 Thug mise Darius an rìgh òrdugh
seachad, a chum, a réir nan nithe sin, gun
deanar gu luath e.

## CAIB. VII.

AN sin Sisinnes uachdaran Chelosiria
agus Phenice, agus Sathrabusanes,
le 'n cuideachd, a' toirt géill do àitheantaibh
righ Dhariuis,
2 Sheall iad le ro chùram thairis air na
h-oibribh naomha, a' cuideachadh le sean-
airibh nan Iudhach, agus le uachdaranaibh
an teampuill.
3 Agus mar so shoirbhich na h-oibre
naomha, an uair a rinn na fàidhean Aggeus
agus Sacharias faidheadaireachd.
4 Agus chrìochnaich iad na nithe sin le
òrdugh Thighearna Dhé Israeil, agus le
aontachadh Chìruis, Dharius, agus Ar-
tacserceseis, rìghre Phersia.
5 Agus mar so chriochnuicheadh an tigh
naomh anns an treas là thar an fhichead
do 'n mhios Adar, ann an seathamh
bliadhna Dhariuis rìgh Phersia.
6 Agus rinn clann Israeil, na sagartan,
agus na Lebhìthich, agus cuid eile a bha
do 'n bhraighdeanas a bha air an àireamh
maille riu, a réir nan nithe a sgrìobhadh
ann an leabhar Mhaois.
7 Agus aig coisrigeadh teàmpuill an
Tighearna dh' ìobair iad céud tàrbh-òga,
dà chéud reithe, ceithir chéud uan:
8 Agus dà bhoc dhéug gaibhre mar ìobairt-
pheacaidh air son Israeil uile, a reir àir-
eimh cheann thréubh Israeil.
9 Sheas na sagarta mar an céudna agus
na Lebhithich air an sgeudachadh 'nan
trusgannaibh a reir an cinneach, ann an
seirbhis Thighearna Dhe Israeil, a réir
leabhair Mhaois: agus na dorsairean aig
na geataibh.
10 Agus chùm clann Israeil a' bhraigh-
deanais a' chàisg air a' cheathramh la déug
do 'n chéud mhìos, an deígh do na sagar-
taibh agus na Lebhithich a bhi air an
naomhachadh,
11 Cha do naomhaicheadh iadsan uile
cuideachd a bha do 'n bhraighdeanas: ach
naomhaicheadh na Lebhithich uile cuid-
eachd.
12 Agus mar so thàirg iad a chàisg air an
sonsan uile a bha do 'n bhraighdeanas, agus
air son nan sagart am braithrean, agus air
an son fein.
13 Agus dh' ith clann Israeil a thàinig a
mach as a' bhraighdeanas, eadhon iadsan
uile a dhealaich iad fein o ghraneileachdan
sluaigh na tìre, agus a dh' iarr an Tigh-
earna.
14 Agus chùm iad féill an arain neo-
ghoirtichte seachd làithean, a' deanamh
cridhealais an làthair an Tighearna;
15 Do bhrìgh gun do thionndaidh e
comhairle rìgh Assiria air an taobh, chum
an làmhan a neartachadh ann an oibribh
Thighearna Dhe Israeil.

## CAIB. VIII.

AGUS an déigh nan nithe sin, an uair a
rìoghaich Artacserceses rìgh nam Per-
sach, thainig Esdras mac Sharaiais, mhic
Eseriais, mhic Helchiaih, mhic Shaluim,
2 Mhic Shadduic, mhic Achitoib, mhic
Amariais, mhic Esiais, mhic Mheremoit,
mhic Sharaiais, mhic Shabhiais, mhic Bhoc-
cais, mhic Abisuim, mhic Phineeis, mhic
Eliasair, mhic Aaroin an àrd-shagairt.
3 Chaidh an t-Esdras so suas o Bhabilon
mar sgrìobhaiche, air da a bhi ro dheas ann
an lagh Mhaois, a thugadh seachad le Dia
Israeil.
4 Agus chuir an rìgh urram air, oir
fhuair e deagh-ghean 'na shùilibh 'na
uile ìarrtasaibh.
5 Chaidh suas maille ris mar an céudna
do Ierusalem muinntir àraidh do chloinn
Israeil, do na sagartaibh, do na Lebhithich,
do 'n luchd-seinn naomha, do na dorsairibh,
agus mhinisteiribh an teampuill,
6 Anns an t-seachdamh bliadhna do rìogh-
achadh Artacserceseis, anns a' chuigeamh
miosa, b' e so seachdamh bliadhna an rìgh;
oir chaidh iad o Bhabilon air a' chéud là
do 'n chéud mhiosa, agus thàinig iad gu

Ierusalem a reir an turais shoirbhisich a
thug an Tighearna dhoibh.
7 Oir bha ro mhòran tuigse aig Esdras,
air chor is nach do dhiòbair e ni sam bith
a bhuineadh do lagh agus àitheantaibh an
Tighearna, ach theagaisg e Israel uile a
thaobh nan òrduighean agus nam breitheanas.
8 A nis 'se so mar a leanas dùblachadh an
òrduigh a sgrìobhadh o Artacsercses an
rìgh, agus a thàinig gu Esdras an sagart,
agus fear-léughaidh lagha an Tighearna ;
9 Rìgh Artacsercses chum Esdras an sagart,
agus fear-léughaidh lagha an Tighearna,
le beatha agus slàinte :
10 Air domh rùnachadh buntainn gu
toirbheartach, thug mi àithne gun rachadh
a' mheud do chinneach nan Iudhach, agus
do na sagartaibh, agus na Lebhithich, 'sa ta
air an taobh a stigh do 'n rìoghachd, a ta
toileach agus deònach, suas maille riut gu
Ierusalem.
11 A mheud uime sin leis am miann, falbhadh
iad maille riut, do bhrìgh gum bheil
sin taitneach araon dòmhsa, agus do mo
sheachd càirdean na comhairlichean ;
12 Chum gun seall iad air gnothuchaibh
Iudea agus Ierusaleim, a réir mar a ta e
ann an lagh an Tighearna ;
13 Agus gu 'n giùlan iad na tiodhlaca
chum Thighearna Israeil do Ierusalem, a
bhòidich mise agus mo chàirdean, agus an
t-òr agus an t-airgiod uile a ghabhas faotuinn
ann an tìr Bhabiloin, do 'n Tighearn
ann an Ierusalem.
14 Maille ri sin mar an céudna na bheirear
leis an t-sluagh air son teampuill an
Tighearna an Dia fein ann an Ierusalem :
agus gun tionalar airgiod agus òr air son
thàrbh, reitheachan, agus gach ni eile a
bhuineas dhoibh so ;
15 Chum na crìche gun tabhair iad suas
ìobairtean do 'n Tighearn air altair an
Tighearna an Dia, a ta ann an Ierusalem.
16 Agus ciod air bith a ni thusa agus do
bhràithre leis an airgiod agus an òr, dean
sin a réir toil do Dhé.
17 Agus soithichean naomha an Tighearna,
a ta air an tabhairt duit chum feum
teampuill do Dhé, a ta ann an Ierusalem,
cuiridh tu iad an làthair do Dhé ann an
Ierusalem.
18 Agus ge b' e ni eile air an cùimhnich
thu chum féum teampuill do Dhé, bheir
thu a mach e a' ionmhas an rìgh.
19 Agus mise fein rìgh Artacsercses dh'
àithn mi mar an céudna do luchd-coimhead
nan ionmhas ann an Siria agus Phenice, ge
b' e ni air an cuireadh Esdras an sagart
fios, agus fear-léughaidh lagha an De a 's
ro àirde, gun tugadh iad dha e air ball,
20 Gu ruig céud tàlann airgid, agus uime
sin mar an céudna gu ruig céud tomhas
cruithneachd, agus céud mìr fìona, agus
nithe eile a 'm pailteas.
21 Deanar na h-uile nithe a réir lagha
Dhé, gu curamach do 'n Dia a 's àirde, air
eagal gun tig fearg air rioghachd an rìgh
agus a chuid mhac.
22 Tha mi a' toirt òrduigh dhuibh mar
an céudna nach ìarr sibh cìs, no càin sam
bith eile, air aon air bith do na sagartaibh,
no do na Lebhithich, no do 'n luchd-séinn
naomha, no do na dorsairibh, no do sheirbhisich
an teampuill, no do neach sam bith
aig am bheil gnothuch anns an teampull
so, agus nach bi ùghdarras aig duine
sam bith chum ni sam bith a leagadh
orra.
23 Agus suidhich thusa, Esdrais, a reir
gliocais Dé, breitheamhna agus uachdarain,
chum gun toir iad breith ann an Siria uile
agus Phenice, orrasan uile d' an aithne
lagh do Dhé : agus teagaisgidh tu iadsan
do nach aithne e.
24 Agus gach neach a bhriseas lagh do
Dhé, agus an rìgh, deanar peanas air ball
air, m' as ann a chum bàis, no le peanas
eile, le h-ùbhladh airgid, no le priosain.
25 An sin thubhairt Esdras an sgriobhaiche,
Beannaichte gu robh an t-aon Tighearna
Dia m' aithriche, a chuir na nithe
so ann an cridhe an rìgh, a dheanamh a
thighe a ta ann an Ierusalem, maiseach ;
26 Agus a thug urram dhomhsa ann an
sealladh an rìgh, agus a choimhairleach,
agus a chàirdean uile, agus a dhaoine
mòra.
27 Uime sin neartaicheadh mi le cuideachadh
an Tighearna mo Dhé, agus chruinnich
mi cuideachd daoine Israeil, gu dol
suas maille rium.
28 Agus is iad so cinn nan aithriche, a
reir an teaghlaiche, agus an urraman éugsamhla,
a chaidh suas maille rium o Bhabilon,
ri linn Artacsercseis an rìgh :
29 Do mhacaibh Phineeis, Gerson : do
mhacaibh Itamair, Gamael : do mhacaibh
Dhaibhidh, Lettus mac Shecheniais :
30 Do mhacaibh Phareis, Sacharias : agus
maille ris-san chaidh céud gu leth firionnach
àireamh :
31 Do mhacaibh Phahat-mhoaib, Eliaonias
mac Sharaiais, agus maille ris da chéud
firionnach :
32 Do mhacaibh Shatoe, Sechenias mac
Ieseluis, agus maille ris tri chéud firionnach :
do mhacaibh Adin, Obet mac Ionatain,
agus maille ris da chéud gu leth
firionnach :
33 Do mhacaibh Elaim, Iosias mac Ghotoliais,
agus maille ris tri fichead agus deich
firionnach :
34 Do mhacaibh Shaphatiais, Saraias mac

Mhicaeil, agus maille ris tri fichead agus
deich firionnach :
35 Do mhacaibh Ioaib, Abadias mac Iese-
luis, agus maille ris da chéud agus da fhi-
rionnach déug:
36 Do mhacaibh Bhanid, Assalimot mac
Iosaphiais, agus maille ris ochd fichead
firionnach :
37 Do mhacaibh Bhabi, Sacharias mac
Bhebai, agus maille ris fichead agus ochd
firionnaich :
38 Do mhacaibh Astait, Iohannes mac
Acatain, agus maille ris cuig fichead agus
deich firionnaich :
39 Do mhacaibh deireannach Adonicaim,
agus is iad so an àinmean, Eliphalet, Ieuel,
agus Samaias, agus maille riu tri fichead
agus deich firionnaich :
40 Do mhacaibh Bhago, Uti mac Istalcu-
ruis, agus maille ris tri fichead agus deich
firionnaich :
41 Agus chruinnich mi iad so chum na
h-àimhne d' an goirear mar àinm Teras,
far an d' fhan sinn ann am bùthaibh tri
laithean, agus an sin ghabh mi beachd orra.
42 Ach an uair nach d' fhuair mi an sin
aon do na sagartaibh agus na Lebthithich,
43 An sin chuir mi fios air Eleasar, agus
Iduel, agus Masman,
44 Agus Alnatan, agus Mamaias, agus
Ioribas, agus Natan, Eunatan, Sacharias,
agus Mosollamon, priòmh dhaoine agus
fòghluimte :
45 Agus dh' àithn mi dhoibh gu' n rach-
adh iad gu Saddeus an ceannard, a bha aig
ionad an ionmhais;
46 Agus dh' òrduich mi dhoibh gun làbh-
radh iad ri Daddeus, agus r' a bhràithribh,
agus ri luchd-coimhead an ionmhais 'san àite
sin, gu' n cuireadh iad d' ar n-ionnsuidh a'
leithid do dhaoine 'sa chuireadh dréuchd nan
sagart an gnìomh ann an tigh an Tighearna.
47 Agus le làimh chumhachdaich ar
Tighearna thug iad d' ar n-ionnsuidh
daoine tuigseach do mhacaibh Mholi mhic
Lebhi, mhic Israeil, Asebebia, agus a chuid
mhac, agus a bhràithrean, ochd fir dhéug :
48 Agus Asebia, agus Annuus, agus
Osaias a bhrathair, do mhacaibh Channu-
neuis, agus an cuid mhac, fichead fear.
49 Agus do sheirbhisich an teampuill a
dh' òrduicheadh le Daibhidh, agus na
priòmh dhaoine air son seirbhis nan Lebh-
itheach, 'se sin, seirbhisich an teampuill, da
chéud agus fichead, mar a nochdadh iad ann
an àinm-chlàr.
50 Agus an sin ghàirm mi trasgadh do na
daoinibh òga an làthair ar Tighearna, a
dh' iàrraidh turais thaitnich air, araon air
ar son fein, agus air an sonsan a bha maille
ruinn, air son ar cloinn bhig, agus air son
an spréidh :
51 Oir bu nàir leam buidheann shaigh-
dearan agus mharc-shluagh iàrraidh air an
rìgh, agus cuideachd chum tearuinteachd
an aghaidh ar nàimhdean.
52 Oir thubhairt sinn ris an rìgh, gum
biodh cumhachd an Tighearna ar Dia
maille riu-san a dh' iàrras e, 'gan cumail air
gach seòl suas.
53 Agus a rìs ghuidh sinn air an Tigh-
earna a thaobh nan nithe sin, agus fhuair
sinn caoimhneil e d' ar taobh.
54 An sin chuir mi air leth da fhear
dhéug dhiùbhsan a b' àirde do na sagartaibh,
Esebrias, agus Assanias, agus deichnear
d' am bràithribh maille riu :
55 Agus thomhais mi dhoibh an t-òr agus
an t-àirgiod, agus soithichean naomha
tighe ar Tighearna, a thug an rìgh, agus
a chomhairle, agus na prionnsan, agus Is-
rael uile seachad.
56 Agus an uair a thomhais mi e, thug
mi dhoibh sea céud agus leth-cheud tàlann
airgid, agus do shoithichibh airgid céud tà-
lann, agus céud tàlann òir,
57 Agus fichead soitheach òir, agus dà
shoitheach dhéug do umha, eadhon do
umha fior-ghlan, soilleir mar òr.
58 Agus thubhairt mi riu, Tha sibhse
maraon naomha do' n Tighearna, agus tha
na soithichean naomha, agus tha 'n t-àir-
giod agus an t-òr 'nam bòid do' n Tigh-
earna, Tighearn ar n-aithriche.
59 Deanaibh faire, agus gléidhibh iad gus
an tabhair sibh suas iad do uachdaran nan
sagart, agus nan Lebhitheach, agus do
phriòmh-dhaoinibh theaghlach Israeil, ann
an Ierusalem, ann an seòmraichibh tighe ar
Dé.
60 Uime sin na sagairt agus na Lebhith-
ich a fhuair an t-àirgiod, agus an t-òr, agus
na soithichean, thug siad iad gu Ierusalem,
dh' iònnsuidh teampuill an Tighearna.
61 Agus dh' imich sinn o' n àmhainn
Theras air an dara là deúg do' n chéud
mhios, agus thainig sinn gu Ierusalem le
làimh chumhachdaich ar Tighearna, a bha
maille ruinn: agus o thoiseach ar turais
shaor an Tighearna sinn o gach nàmhaid,
agus mar sin thainig sinn gu Ierusalem.
62 Agus air duinn a bhi ann an sin tri
làithean, thugadh seachad air a' cheath-
ramh là, ann an tigh ar Tighearna, an t-òr
agus an t-airgiod a thomhaiseadh do Mhar-
mot an sagart, mac Iri.
63 Agus maille ris bha Eleasar mac Phi-
neeis, agus maille riu-san bha Iosabad mac
Iesu, agus Moet mac Shabbain, Lebhithich:
thugadh na h-uile suas dhoibh a réir àir-
eimh agus tomhais.
64 Agus sgriobhadh an tomhas aca uile
'san uair sin.
65 Os bàrr, thug iadsan a thàinig o' n

bhraighdeanas seachad ìobairt do Thigh-
earna Dia Israeil, eadhon dà thàrbh dhéug
òga, air son Israeil uile, ceithir fichead agus
sea reithe deúg,
66 Tri fichead agus da uan dheúg, gabh-
air air son ìobairt-pheacaidh, a dhà dheúg;
iadsan uile 'nan ìobairt do' n Tighearna.
67 Agus thug iad seachad òrduighean an
rìgh do stiùbhairtibh an rìgh, agus do dh'
uachdaranaibh Chelosiria agus Phenice;
agus chuir iad urram air an t-sluagh, agus
air teampull Dé.
68 A nis, an uair a rinneadh na nithe sin,
thàinig na h-uachdarain am' ionnsuidh, agus
thubhairt iad,
69 Cha do chuir sluagh Israeil, na prionn-
sa, na sagarta, agus na Lebhithich air
falbh uatha sluagh coimheach na tìre, no
gràneileachdan nan cinneach, eadhon nan
Canaanach, nan Hiteach, nam Peridseach,
nan Iebusach, agus nam Moabach. nan
Eiphiteach, agus nan Edomach :
70 Oir ghabh iad d' an nigheanaibh dhoibh
fein, agus d' am macaibh, agus tha' n
t-sliochd naomh air am measgadh le coig-
rich na tìre: agus o' n toiseach bha làmh
aig na rìaghlairibh, agus aig na daoinibh
mòra anns a' chionta so.
71 Agus co luath 'sa chual mi na nithe so,
réub mi m' éudach, agus an fhalluinn
naomha, agus spion mi gruag mo chìnn
agus m' fhéusaig, agus shuidh mi sios gu
brònach, tròm.
72 An sin chruinnicheadh am' iònnsuidh
iadsan uile a bha an sin air an gluasad le
focal Thighearna Dhé Israeil, un uair a bha
mi ri caoidh air son na h-aingidheachd:
ach shuidh mi sios làn uamhainn gu ruig
na h-ìobairt-feasgair.
73 An sin, ag éiridh dhomh o' n trosgadh,
le' m éudach agus an fhalluinn naomha
réubta; agus a' lùbadh mo ghlùin, agus a'
sgaoileadh a mach mo làmhan do' n Tigh-
earna,
74 Thubhairt mi, O Thighearna, tha
amhluadh agus nàir orm roimh do ghnùis-sa;
75 Oir tha ar n-éuceartan air fàs lion-
mhor os ar ceann, agus tha ar n-aineolasan
air éiridh suas gu nèamh.
76 Oir o làithibh ar n-aithriche, bha sinn
agus tha sinn ann an cionta mòr, eadhon
gu ruig an là an diugh.
77 Agus air son ar n-éucearta fein agus
ar n-aithriche, thugadh thairis sinn, maille
r' ar bràithribh, agus ar rìghribh, agus ar
sagartaibh, do rìghribh na tìre, do' n
chlaidheamh, do dhaorsa, agus do chreach-
adh, le nàire gu ruig an là an diugh.
78 Agus a nis ann an tomhas beag nochdadh
tròcair dhuinn leatsa, O Thighearn, a dh'
fhàgail duinn freùmh agus àinm ann an
àite do naomh-ionad;



79 Agus a leagadh ris soluis duinn ann an
tigh an Tighearna ar Dé, agus a thabhairt
beathachaidh dhuinn 'nar daorsa.
80 Seadh, an uair a bha sinn ann an
daorsa, cha do thréig ar Tighearna sinn;
ach fhuair e tròcair dhuinn ann an sùilibh
rìghrean Phersia, air chor is gun tug iad
dhuinn beathachadh;
81 Seadh, agus chuir iad urram air team-
pull ar Tighearna, agus thog iad suas Sìon
a dh' fhàsaicheadh, agus thug iad dhuinn
àite-còmhnuidh ènnteach ann an Iudea
agus Ierusalem.
82 Agus a nis, O Thighearna, ciod a their
sinn, an déigh nan nithe sin? Oir thréig
sinn t-àitheanta, a thug thu le laimh do
sheirbhiseach 'nam fàidh, ag radh,
83 Gu 'm bheil an talamh, da 'm bheil
sibh a' dol' ga shealbhachadh mar òigh-
reachd, 'na thalamh air a thruailleadh le
truaillidheachdaibh choigreach na tìre,
agus lìon iad e le' n neòghloine.
84 Uime sin a nis na tugaibh bhur nigh-
eana d' am macaibh, ni mò a ghabhas sibh
an nigheana-san do bhur macaibh-sa.
85 Os bàrr, cha 'n iàrr sibh gu bràth sìth a
bhi agaibh maille riu, chum gu' m bi sibh làid-
ir, agus gun ith sibh nithe maith an fhear-
ainn, agus gu 'm fàg sibh am fearann mar
òighreachd d' ur cloinn gu bràth.
86 Agus thugadh oirnn gach ni a thach-
air air son an gnìomharan aingidh, agus ar
peacanna mòra; oir rinn thusa, a Thigh-
earna, ar n-éuceartan éutrom,
87 Agus thug thu dhuinn a' leithid do
stéidh: ach phìll sinn a rìs chum do lagh
a bhriseadh, agus chum cleamhnas a dhean-
amh ri neòghloine chinneach na tìre.
88 Nach féudadh tusa fearg a bhi ort
ruinn chum gun cuireadh tu as duinn, gus
nach fàgadh tu againn aon chuid frèumh,
no sìol, no àinm?
89 O a Thighearna Israeil, is ceart thusa;
oir dh' fhàgadh dhuinn an diugh frèumh.
90 Féuch, tha sinn a nis a' d' fhianuis 'nar
n-éuceartaibh; oir cha' n urrainn sinn seas-
amh ni 's faide a' d' fhianuis air son nan
nithe sin,
91 Agus an uair a rinn Esdras 'na ùr-
nuigh aideachadh, a' gul, agus 'ga thilg-
eadh fein sios fa chomhair an teampuill,
chruinnich da iònnsuidh a' Ierusalem comh-
chruinneachadh, ro mhòr do fhearaibh,
agus do mhnàibh, agus do chloinn, oir
ghuil an sluagh gu mòr.
92 An sin labhair Iechonias mac Ieeluis,
aon do mhacaibh Israeil, agus thubhairt e,
O Esdrais, pheacaich sinn an aghaidh an
Tighearna Dé, agus ghabh sinn d' ar 'n-
ionnsuidh mnai choimheach do chinneach-
aibh na tirè, agus a nis tha Israel uile air
àrdachadh.

93 Deanamaid bòid do' n Tighearna, gun cuir sinn uainn ar mnai uile a ghabh sinn d'ar 'n-ionnsuidh o na cinneachaibh maille r' an cloinn,

94 A réir mar a chomhairlich thu, agus a mheùd 'sa bhios ùmhal do lagh an Tighearna.

95 Eirich, agus cuir an céill; oir dhuitse buinidh an ni so, agus bithidh sinn maille riut: dean gu tréun.

96 Mar so dh' éirich Esdras, agus thug e air na h-àrd-shagartaibh, agus na Lebhithich, agus air Israel uile mionnachadh gun deanadh iad a réir nan nithe sin, agus mar so mhionnaich iad.

## CAIB. IX.

AN sin chaidh Esdras, ag éiridh o chuirt an teampuill, do sheòmar Ioanain mhic Eliasib,

2 Agus dh' fhan e an sin, agus cha d' ith e biadh, agus cha d' òl e uisge, a' deanamh bròin air son eúcearta mòra an t-sluaigh,

3 Agus thugadh gairm air feadh Iudea uile agus Ierusaleim, dhoibhsan uile a bha do' n bhraighdeanas, iad a chruinneachadh ri cheile aig Ierusalem:

4 Agus ge b' e neach nach tigeadh an sin an ceann dhà na thri laithean, a reir comhairle nan seanair a bha 'riàghladh, gun deanta gréim air an spréidh aige chum féum an teampuill, agus gum biodh e fein air a dhealachadh uatha-san a bha do' n bhraighdeanas.

5 Agus an ceann thri làithean chruinnicheadh iadsan uile do théubh Iuda agus Bhen-iamin gu Ierusalem, air an fhicheadamh là do' n naothadh mios.

6 Agus shuidh an sluagh uile air chrith ann an cùirt leathainn an teampuill, air son an droch aimsire a bha ann.

7 Uime sin, dh' éirich Esdras agus thubhairt e riu, Bhris sibh an lagh ann an gabhail dhuibh fein mnai choimheach, le sin a mhèudachadh pheacanna Israeil.

8 Agus a nis le aideachadh thugaibh glòir do Thighearna Dhia ar n-aithriche,

9 Agus deanaibh a thoil, agus dealaichibh sibh fein o chinneach na tire, agus o na mnaibh coimheach.

10 An sin ghlaodh an coimhthionail uile, agus thubhairt iad le guth àrd, Mar sin a réir mar a labhair thu, ni sinne.

11 Ach do bhrìgh gu' m bheil an sluagh liònmhor, agus droch aimsir ann, air chor as nach urrainn sinn seasamh a muigh, agus nach obair aoin là, no da là so, air d' ar ciont anns na nithibh so a bhi air a sgaoileadh gu farsuing:

12 Uime sin seasadh uachdarain a' choimhthionail uile, agus thigeadh iadsan uile 'nar bailtibh aig an àm shuidhichte aig am bheil, mnai choimheach,

13 Agus maille riu riaghlairean agus breitheamhna gach àite, gus an tionndaidh sinn air falbh fearg an Tighearna uainn a thaobh an ni so.

14 An sin ghabh Ionatan mac Asaeil, agus Esecias mac Theocanuis, an gnothuch so a reir sin os laimh; agus chuidich Mosollam, agus Lebhis, agus Sabbateus leò.

15 Agus rinn iadsan a bha do' n bhraighdeanas a réir nan nithe sin.

16 Agus roghnaich Esdras an sagart dha fein priòmh-dhaoine an teaghlaichean, uile a réir an ainmean, agus shuidh iad cuideachd air a' chéud la do' n deicheamh miòs a rannsachadh na cùise.

17 Mar so chriòchnaich iad d' an taobhsan a ghabh dhoibh fein mnài choimheach, air a' chéud la do' n chéud mhios.

18 Agus am measg nan sagart a thugadh cuideachd, agus a ghabh dhoibh fein mnai choimheach, fhuaradh;

19 Do mhacaibh Iesuis mhic Iosedeic, agus a bhraithre; Mattelas agus Eleasar, agus Ioribus, agus Ioadanas,

20 Agus thog iad an làmhan gu' n cuireadh iad uatha am mnai, gun tugadh iad suas reitheachan a dheanamh réite air son nam mearachd aca.

21 Agus do mhacaibh Emmeir; Ananias agus Sabdeus, agus Eanes, agus Sameius, agus Hiereel, agus Asarias,

22 Agus do mhacaibh Phaisuir; Elionas, Massias, Ismael, agus Natanael, agus Ocidelus, agus Talsas,

23 Agus do na Lebhithich; Iosabad, agus Semis, agos Colius, d' an goirear Calitas, agus Pateus, agus Iudas, agus Ionas.

24 Do' n luchd-seinn naomha; Eleasurus, Baccurus.

25 Do na dorsairibh; Sallumus, agus Tolbanes.

26 Dhiubhsan do Israeil, do mhacaibh Phorois; Hiermas, agus Eddias, agus Melchias, agus Maelus, agus Eleasar, agus Asibias, agus Baanias,

27 Do mhacaibh Ela; Mattanias, Sacharias, agus Hierielus, agus Hieremot, agus Aedias,

28 Agus do mhacaibh Shamoit; Eliadas, Elisimus, Othonias, Iarimot, agus Sabatus, agus Sardeus,

29 Do mhacaibh Bhebai; Iohannes, agus Ananias, agus Iosabat, agus Amateis,

30 Do mhacaibh Mhani; Olamus, Mamucus, Iedeus, Iasubus, Iasael, agus Hieremot,

31 Agus do mhacaibh Addi; Naatus, agus Moosias, Lacunus, agus Naidus, agus Matanias, agus Sestel, Balnuus, agus Manasseas,

32 Agus do mhacaibh Annais; Elionas,
agus Ascas, agus Melchias, agus Sabbeus,
agus Simon Chosameus,
33 Agus do mhacaibh Asoim; Altaneus,
agus Mattias, agus Bannaia, Eliphalat,
agus Manasses, agus Semei,
34 Agus do mhacaibh Mhaani; Ieremias,
Momdis, Omaerus, Iuel, Mabdai, agus Pe-
lias, agus Anos, Carabasion, agus Enasibus,
agus Manitanaimus, Eliasis, Bannus, Eliali,
Samis, Selemias, Natanias; agus do mhac-
aibh Osora; Sesis, Esril, Asaelus, Samatus,
Sambis, Iosephus.
35 Do mhacaibh Ethma; Masitias, Saba-
daias, Edes, Iuel, Banaias.
36 Ghabh iad so uile d' an ionnsuidh fein
mnathan coimheach, agus chuir iad air
falbh iad, maille r' an cloinn.
37 Agus chòmhnuich na sagartan agus na
Lebhithich, agus iadsan a bhuineadh do
Israel, ann an Ierusalem, agus anns an
dùthaich, air a' cheúd là do' n t-seachd-
amh mìos: mar so bha clann Israeil 'nan
ionadaibh-còmhnuidh.
38 Agus thainig an sluagh uile cuideachd
a dh' aoin 'inntinn chum àite leathainn a'
gheata naoimh air an taobh an ear:
39 Agus labhair iad ri Esdras an sagart,
agus am fear-léughaidh, e thoirt a làthair
lagh Mhaois, a thugadh seachad le Tigh-
earna Dia Israeil.
40 Mar so thug Esdras an t-àrd-shagart
an lagh an làthair a' choimhthionail uile,
araon fhear agus bhan, agus nan sagart
uile, a chluinntinn an lagha air a' cheúd là
do' n t-seachdamh mios.
41 Agus leúgh e anns a' chùirt leathainn
roimh 'n gheata naomha, o mhaduinn gu
meadhon-là, an làthair nam fear agus nam
ban, agus thug an sluagh uile fa' near an
lagh.
42 Agus sheas Esdras an sagart agus fear-
leúghaidh an lagha, air crannaig fhiodha, a
rinneadh air son a' ghnothuich.
43 Agus làimh ris sheas Mattatias, Sam-
mus, Ananias, Asarias, Urias, Esecias, Ba-
lasamus, air a làimh dheis.
44 Agus air a làimh chli, sheas Phal-
daius, Misael, Melchias, Lotasubus, agus
Nabarias,
45 An sin ghabh Esdras leabhar an lagha
a' m fianuis a' choimhthionail; oir bha e gu
h-urramach 'na shuidh anns a' phriomh-
ionad, ann an sealladh nan uile.
46 Agus an uair a dh' fhosgail e an lagh,
sheas an sluagh uile suas. Uime sin, bheun-
naich Esdras an Tighearna Dia a' s àirde,
Dia nan sluagh, an t-Uile-chumhachdach,
47 Agus fhreagair an sluagh uile, Amen;
agus a' togail an làmh dhoibh, thuit iad
dh' ionnsuidh an làir, agus rinn iad aoradh
do Dhia,
48 Agus theagaisg Iesus, Anus, Sarabias,
Adinus, Iacubus, Sabateas, Auteas, Maia-
neas, agus Calitas, Asarias, agus Ioasabdus,
agus Ananias, Biatas, na Lebhithich, lagh
an Tighearna, a' toirt orra a thuigsinn ma-
raon,
49 An sin labhair Attarates ri Esdras an
t-àrd-shagart, agus am fear-léughaidh,
agus ris na Lebhithich a theagaisg an
sluagh, agus eadhon ris na h-uile, ag ràdh,
50 Tha 'n là so naomh do'n Tighearna;
(oir ghuil iad uile an uair a chual iad an
lagh:)
51 Imichibh ma ta, agus ithibh nithe
reamhra, agus òlaibh nithe milse, agus
cuiribh cuibhrionn d' an iònnsuidh-san aig
nach' eil ni sam bith;
52 Oir tha' n là so naomh do' n Tigh-
earna; agus na bithibh ri bròn, oir bheir
an Tighearna sibh gu h-urram.
53 Uime sin, dh' fhoillsich na Lebhithich
na nithe so uile do' n t-sluagh, ag ràdh,
Tha' n là so naomh do'n Tighearna; na
bithibh ri bròn.
54 An sin, dh' imich iad uile, gach neach
a dh' itheadh agus a dh' òladh, agus a
dheanamh aoibhneis, agus a thabhairt
cuibhrinn dhoibhsan a bha falamh, agus a
dheanamh mòr-ghàirdeachais.
55 A chionn gu' n do thuig iad na bràith-
ra leis an do theagaisgeadh iad, agus air
son an do chruinnicheadh r' a chéile iad.

# II. ESDRAS.

## CAIB. I.

DARA leabhair an fhàdh Esdrais, mhic
Sharaiais, mhic Asariais, mhic Hel-
chiais, mhic Shadamiais, mhic Shadoic,
mhic Achitoib,
2 Mhic Achiais, mhic Phineeis, mhic Heli,
mhic Amariais, mhic Asiei, mhic Mhari-
moit, mhic Arna, mhic Osiais, mhic Bhorit,
mhic Abisei, mhic Phineeis, mhic Eleasair,
3 Mhic Aaroin, do thréubh Lebhi; a bha
a' m braighdeanas ann an tìr nam Medach,
ann an rìoghachadh Artacserceis righ nam
Persach.

4 Agus thainig focal an Tighearna a' m
ionnsuidh, ag ràdh,
5 Imich thusa, agus nochd d' am shluagh-
sa an gniomhara peacach, agus d'an cloinn
an aingidheachd aca a rinn iad a' m agh-
aidh; chum gu 'n innis iad e do chloinn an
cloinne-san:
6 Do bhrìgh gu'm bheil peacanna an aith-
richean air am mèudachadh annta: oir
dhichuimhnich iad mi, agus dh' ìobair iad
do dhiathaibh coimheach.
7 Nach mise eadhon esan a thug a mach
a' tìr na h-Eiphit iad, a' tigh na daorsa?
ach bhrosnaich iad mi gu corruich, agus
rinn iad tàir air mo chomhairlean.
8 Spìon thusa as uime sin folt do chìnn,
agus tilg gach olc orrasan, oir cha robh iad
ùmhal d' am lagh, ach is sluagh ceannair-
ceach iad.
9 Cia fhada 'sa ghiùlaineas mi leò, d' an
d' rinn mi a mhèud do mhaith?
10 Is iomadh righ a mhìll mi air an
sgàth-san; Pharaoh le 'sheirbhisich, agus
le 'uile chumhachd, smàl mi sios.
11 Mhìll mi na cinnich uile rompa, agus
'san àird an ear sgap mi muinntir dà mhòir-
roinn, eadhon Thìruis agus Shidoin, agus
mhàrbh mi an naimhdean uile.
12 Labhair thusa uime sin riutha, ag
ràdh, Mar so a deir an Tighearna,
13 Threòraich mi sìbh trid na mara, agus
anns an toiseach thug mi dhuibh slighe
mhòir agus thearuinte; thug mi Maois
dhuibh mar cheannard, agus Aaron mar
shagart.
14 Thug mi solus duibh ann am meall
teine, agus rinn mi miòrbhuile mòra n' ur
measg; gidheadh, dhìchuimhuich sibh mi,
deir an Tighearna.
15 Mar so a deir an Tighearn Uile-
chumhachdach, Bha na gearra-goirt mar
chomhar duibh; thug mi buthanna dhuibh
mar dhìdean, gidheadh rinn sibh mònmhor
an sin,
16 Agus cha d' rinn sibh buaidh-chaith-
ream 'nam àinm-sa air son sgrios bhur
nàimhde; ach an còmhnuidh gu ruig an
là an diugh, tha sibh fathast ri mon-
mhor.
17 C' àit am bheil na nithe maithe a rinn
mi d' ur taobh? an uair a bha ocras agus
tart oirbh 'san fhàsach, nach do ghlaodh
sibh rium-sa?
18 Ag ràdh, C' arson a thug thu sinn
do' n fhàsach so, 'g ar marbhadh? b'fhearr
dhuinne seirbhis a dheanamh do na h-Eiph-
itich, na bàsachadh 'san fhàsach so.
19 An sin ghabh mi truas ri 'r caoidh,
agus thug mi màna dhuibh r' a itheadh;
uime sin dh' ith sibh aran nan aingeal.
20 An uair a bha tart oirbh, nach do
sgoilt mi a' charraig, agus brùchd uisg-
eachan 'g' ur sàth a mach? le duilleach nan
craobh chòmhdaich mi sibh o' n teas.
21 Ròinn mi eotarraibh fearann tàrbh-
ach, romhaibh thilg mi mach na Canaanich,
na Peredsich, agus na Philistich? Ciod
tuilleadh a ni mi fathast air bhur son? deir
an Tighearna.
22 Mar so a deir an Tighearn Uile-
chumhachdach, An uair a bha sibh 'san
fhàsach, ann an abhainn nan Amorach, air
dhuibh tart a bhi oirbh, agus a' toirt toibh-
eim do' m àinm,
23 Cha tug mi teine dhuibh air son bhur
toibheuma, ach thilg mi craobh 'san uisge,
agus rinn mi an abhainn milis.
24 Ciod a ni mi riut, O Iacoib? thusa,
Iuda, cha 'n nochdadh tu ùmhlachd dhomh;
tionndaidh mi dh' ionnsuidh chinneach
eile, agus dhoibhsan bheir mi m' àinm,
chum gun gléidh iad mo reachda.
25 A thaobh gun do thréig sibh mi,
tréigidh mise sibhse mar an céudna; an
uair dh' ìarras sibh ormsa a bhi gràsmhor
dhuibh, cha nochd mi trocair idir
dhuibh.
26 Ge b' e cuin a ghàirmeas sibh ormsa,
cha chluinn mi sibh; oir thruaill sibh bhur
làmhan le fuil, agus tha bhur cosa luath a
dheanamh mortaidh.
27 Cha do thréig sibh mar gu b' ann mise,
ach sibh fein, deir an Tighearna.
28 Mar so a deir an Tighearn Uile-
chumhachdach, Nach do ghuidh mi oirbh
mar athair air a chuid mhac, mar mhàth-
air air a cuid nighean, agus mar bhanaltrum
air a leanabaibh òga,
29 Gu' m biodh sibh 'n' ur sluagh dhomh-
sa, agus mise a' m Dhia dhuibh-sa; gu' m
biodh sibh' n' ur cloinn dhomh-sa, agus
mise a' m Athair dhuibh-sa?
30 Chruinnich mi r' a cheile sibh, mar a
chruinnicheas cearc a h-eòin fo a sgiàth-
aibh: ach a nis ciod a ni mi oirbh? tilgidh
mi sibh a mach o' m ghnùis.
31 An uair a dh' ìobras sibh dhòmhsa,
tionndaidhidh mi mo ghnùis uaibh; oir
thréig mi bhur làithean sòlaimte féill, bhur
gealaichean ùra, agus bhur timchioll-ghear-
ranna.
32 Chuir mi d' ur n-ionnsuidh mo sheir-
bhisich na fàidhean, a ghlac agus a mhàrbh
sibh, agus réub sibh an cuirp 'n a' m bloigh-
dibh, ach am fuil ìarraidh mise air bhur
làmhaibh-sa, deir an Tighearna.
33 Mar so a deir an Tighearn Uile-
chumhachdach, Tha bhur tigh 'na fhàsach,
tilgidh mi a mach sibh mar a ni a' ghaoth
an t-asbhuain.
34 Agus cha bhi bhur clann sìolmhor;
oir rinn iad tàir air m' àithne, agus rinn
iad an ni a ta olc a' m' làthair.
35 Bheir mi bhur tighean do shluagh a

thig; sluagh ged nach cùal iad umam,
gidheadh ni iad na dh' àithn mi dhoibh.
36 Cha' n fhac iad faidhean sam bith,
gidheadh gàirmidh iad am peacanna gu
cùimhne, agus aidichidh siad iad.
37 Tha mi a' gabhail mar fhiànuis gràs
an t-sluaigh a ta teachd, aig am bheil an
clànn bheag a' deanamh gàirdeachais le h-
aoibhneas: agus ged nach fhac iad mi le
sùilibh corporra, gidheadh ann an spiorad
tha iad a' creidsinn an ni a deir mi.
38 Agus a nis, a bhràthair, féuch ciod an
glòir; agus faic an sluagh a ta teachd on
àird an ear:
39 D' an toir mi mar cheannardan, Abra-
ham, Isaac, agus Iacob, Oseas, Amos, agus
Micheas, Ioel, Abdias, agus Ionas,
40 Nahum, agus Abacuc, Sophonias, Ag-
geus, Sachari, agus Malaci, ris an goirear
mar an céudna aingeal an Tighearna.

## CAIB. II.

MAR so, a deir an Tighearna, Thug mi
an sluagh so a mach a' daorsa, agus
thug mi m' àitheanta dhoibh le mo sheir-
bhisich na fàidhean: ris nach éisdeadh iad,
ach rinn iad tàir air mo chomhairlibh.
2 A deir a' mhàthair a rug iad riutha,
imichibh romhaibh, sibhse a chlann; oir is
bàntrach mi, agus air mo threigeadh.
3 Dh' àraich mi sibh le h-aoibhneas; ach
le bròn agus truime chaill mi sibh; oir
pheacaich sibh an aghaidh an Tighearna
bhur Dé, agus rinn sibh an nì sin a ta olc
'na làthair.
4 Ach ciod a ni mise a nis d' ur taobh? is
bàntrach mi, agus air mo thréigeadh;
imichibh romhaibh, O mo chlann, agus
iàrraibh trocair o' n Tighearna.
5 Air mo shonsa dheth, O athair, tha mi'
gàirm ort mar fhiànuis air màthair na
cloinne sin, nach gleidheadh mo chùmhnant,
6 Gun toir thu gu h-amhluadh iad, agus
am màthair gu bhi 'na creich, chum nach
tig sliochd uatha.
7 Biodh iad air an sgapadh a' m measg
nan cinneach, biodh an ainmean air an cur
as an tìr; oir rinn iad tàir air mo chumh-
nant.
8 Is an-aoibhinn duit, Assuir, thusa a dh'
fholuicheas an neo-fhìrean annad fein! O
a shluagh aingidh, cuimhnichibh ciod a
rinn mi air Sodom agus Gomorra;
9 Aig am bheil am fearann 'na luidhe ann
an spairtibh pice, agus tòrraibh luaithre:
ni mi eadhon mar so d' an taobh-san nach
éisd rium, deir an Tighearna Uile-chumh-
achdach.
10 Mar so, a deir an Tighearna ri Esdras,
Innis d' am shluagh-sa gu 'n toir mi dhoibh
rìoghachd Ierusaleim, a bheirinn do Israel.
11 Gabhaidh mi mar an céudna d'am
ionnsuidh an glòir-san, agus bheir mi
dhoibh na pailliuna siorruidh, a dh' ullaich
mi air an son.
12 Bithidh craobh na beatha aca mar
oladh dhe 'm bheil fàile cùbhraidh; cha
saothairich iad, ni mo a bhios iad sgìth.
13 Imichibh, agus gheibh sibh: guidhibh
gu 'm biodh na làithean tearc dhuibh, gu 'm
biodh iad air an deanamh goirid: tha 'n
rìoghachd a cheana air a h-ullachadh air
bhur son: deanaibh faire.
14 Gabhaibh nèamh agus talamh mar
fhiànuis; oir bhris mi an t-aingidh 'na
bhlòighdibh, agus dhealbh mi am maith:
Oir a ta mise beò, deir an Tighearna.
15 A mhathair, gabh a' d' ghlacaibh do
chlànn, agus àraich suas iad le h-aoibhneas;
dean an cosa daingean mar phost; oir
ròghnaich mi thu, deir an Tighearna.
16 Agus iadsan a ta màrbh togaidh mi
suas a rìs as an ionadaibh, agus bheir mi as
na h-uaighibh iad; oir bha fios agam air
m' àinm féin ann an Israel.
17 Na biodh eagal ort, thusa a mhàthair
na cloinne, oir ròghnaich mi thu deir an
Tighearna.
18 Cuiridh mi mo sheirbhisich Esai agus
Ierimi chum do chuideachadh, naomhaich
agus dh' ullaich mi a réir an comhairle-san,
dà chraobh dhéug air an luchdachadh le
measaibh éugsamhla,
19 Agus an àireamh chéudna do thob-
raichibh a' sruthadh le bainne agus mil,
agus tri fichead agus deich do bheanntaibh
mòra, air am bheil na ròsan agus na liligh-
ean a' fàs, leis an lìon mi bhur clann le h-
aoibhneas.
20 Thoir ceartas d' on bhàntraich, thoir
breith air an taobh-san a ta gun athair, thoir
seachad do na bochdaibh, dìon an dìlleach-
dan, còmhdaich an lòmnochd,
21 Slànuich am briste agus an lag-chuis-
each, na dean gaire-fanoid ris a' bhacach,
dion an ciurramach, agus thigeadh an dàll
a' m fiànuis mo shoilleireachd.
22 Gléidh an t-aosda agus an t-òg an
taobh a stigh dod' bhallachaibh.
23 Ge b' e c' àit am faigh thu na màirbh,
gabh iad agus àdhlaic iad, agus bheir mi
duit a' chéud àite a' m' aiseirigh.
24 Seasaibh, O mo shluagh, agus gabh
fois, oir thig do shùaimhneas.
25 Araich do chlann, O thusa, a dheagh
bhanaltruim; dàingnich an cosa.
26 A thaobh nan seirbhiseach a thug mi
dhuit, cha téid a h-aon diùbh a dhìth, oir
iàrraidh mi iad o mheasg an àireimh agad.
27 Na bi sàruichte; oir an uair a thig là
na trioblaid agus na truime, guilidh muinn-
tir eile, agus bithidh iad muladach, ach
bithidh tusa cridheil, agus pailteas agad.
28 Bithidh farmad aig na cinnich riut,

ach cha 'n urrainn doibh nì sam bith a
dheanamh a' d' aghaidh, deir an Tighearna.
29 Còmhdaichidh mo làmhan thu, chum
nach fhaic do chlann ifrinn.
30 Bi aoibhneach, O thusa a mhàthair,
led' chloinn, oir saoraidh mi thu, deir an
Tighearna.
31 Cùimhnich do chlann a choidleas, oir
bheir mi iad a mach a' taobhan na talmh-
ainn; agus nochdaidh mi tròcair dhoibh:
oir tha mise tròcaireach, a deir an Tigh-
earna Uile-chumhachdach.
32 Gabh a' d' ghlacaibh do chlànn gus
an tòg mi agus an nochd mi tròcair
dhoibh: oir tha mo thobraichean a' ruith
thairis, agus cha dìobair mo ghràs.
33 Fhuair mise Esdras àithne o' n Tigh-
earna air béinn Oreib, gu' n rachainn dh'
ionnsuidh Israeil ach an uair a thàinig mi
d' an iònnsuidh, chuir iad a' n suarachas
mi, agus rinn iad tàir air àithne an Tigh-
earna.
34 Agus uime sin, a deiream ribh, O
sìbhse a chinnich, a chluinneas agus a
thuigeas, seallaibh air son bhur Buachaill,
bheir esan duibh fois bhithbhuan; oir tha
esan am fagus a thig aig deireadh an t-
saoghail,
35 Bithibh deas air son duais na riògh-
achd; oir dealraichidh a' bheatha mhair-
eannach oirbh gu saoghal nan saogh-
al.
36 Teichibh o fhaileas an t-saoghail so,
gabhaibh aoibhneas bhur glòire; tha mi gu
follaiseach a' toirt fianuis air mo Shlànuigh-
ear.
37 O gabhaibh an tiodhlac a bheirear
duibh, agus bithibh subhach, a' toirt buidh-
eachais dhàsan a ghàirm sibh chum na
riòghachd nèamhaidh.
38 Eìribh suas agus seasaibh, féuchaibh
àireamh na muinntir a shéulaich e ann an
cùirm an Tighearna.
39 A ta air an dealachadh o fhaileas an
t-saoghail, agus a fhuair trusganna glòr-
mhor o 'n Tighearna.
40 Dean suas an àireamh agad, O Shiòin,
agus druid suas iadsan a bhuineas duit a ta
air an sgeudachadh ann an geal, a choimh-
lion lagh an Tighearna.
41 Tha àireamh do chloinn, air son am
bheil fadal ort, air a dheanamh suas;
guidh air son cumhachd an Tighearna,
chum gu 'm bi do shluagh, a ghairmeadh
o 'n toiseach, air an naomhachadh.
42 Chunnaic mise Esdras air béinn Shiòin
sluagh mòr, nach b' urrainn domh àireamh,
agus mhol iad uile an Tighearna le h-òran-
aibh.
43 Agus 'nam meadhon bha òganach do
dh' àirde mhòir, ni 's àirde na càch uile,
agus air ceann gach aoin chàraich e crùn,
agus bha e ni 's mò air àrdachadh; nì a
chuir mòr iongantas orm.
44 Uime sin, dh' fheòraich mi dhe' n
aingeal, agus thubhairt mi, Mo thighearna,
cò iad sin?
45 Fhreagair e, agus thubhairt e rium, Is
iad sin iadsan a chuir dhìubh an sgeudach-
adh bàsmhor; agus a dh' aidich àinm an
Tighearna; a nis tha iad air an crùnadh,
agus a' faotuinn pailm.
46 An sin thubhairt mi ris an aingeal,
Cò e an t-òganach a ta 'gan crùnadh, agus
a' toirt pailm dhoibh 'nan làmhaibh?
47 Mar so fhreagair agus thubhairt e
rium, Is e Mac Dhé a ta ann, a dh' aidich
iad anns an t-saoghal. An sin thòisich mi
air iadsan a mholadh gu mòr, a sheas co
diàn air son àinm' an Tighearna.
48 An sin thubhairt an t-aingeal rium,
Gabh romhad, agus cuir an céill dom'
shluagh, ciod a ghnè nithe, agus ciod na
miorbhuile mòra, leis an Tighearna do
Dhia, a chunnaic thu.

## CAIB. III.

ANNS an deicheamh bliàdhna thar an
fhichead an déigh sgrios a' bhaile,
bha mi ann am Babilon, agus a' m' luidh gu
trioblaideach air mo leabaidh, agus mo
smuaintean ag éiridh suas a' m' chridhe;
2 Oir chunnaic mi fàsachadh Shiòin, agus
sàibhreas na muinntir a bha chòmhnuidh
ann am Babilon.
3 Agus bha mo spiorad gu searbh air a
ghluasad, air chor is gun do thòisich mi
air briàthraibh làn eagail a labhairt ris
an Tì a' s Aìrde, ag ràdh,
4 O Thighearna a ta' riàghladh, labhair
thu 'san toiseach, an uair a shuidhich thu
an talamh, agus sin 'nad' aonar, agus a thug
thu aithne d' on t-sluagh,
5 Agus bhuilich thu air Adhamh corp
a' s éug' ais anama, nì a be obair do làmh,
agus shéid thu anail na beatha ann, agus
rinneadh beò e a' d' làthair.
6 Agus threòraich thu e do Phàras, a
shuidhich do làmh dheas, mu' n d' thàinig
riamh an talamh air aghaidh.
7 Agus dhàsan thug thu àithne do shlighe
fein a ghràdhachadh, an aghaidh an do
chiontaich e, agus air bàll shònraich thu
dha am bàs, agus d' a ghinealaichibh, o' n
d' thàinig ginealacha, tréubhan, slòigh,
agus fineacha gu' n aìreamh.
8 Agus dh' imich gach sluagh a reir an
toile fein, agus rinn iad nithe miorbhuil-
each a' d' lathair, agus rìnn iad dìmeas air
t-aitheantaibh-san.
9 Agus a rìs, an ceann làithean àraidh,
thug thu an dìlinn orra-san a bha chòmh-
nuidh anns an t-saoghal, agus sgrios thu
iad.

10 Agus thàinig e gu crìch anns gach aon
aca, mar a bha am bàs do dh' Adhamh, mar
sin bha' n dìlinn doibh-san.
11 Gidheadh, bha a h-aon diùbh air
fhàgail leat-sa, eadhon Noah maille r' a
theaghlaich, o' n d' thàinig na fìreana gu
léir.
12 Agus thàinig e gu crìch, an uair a
thòisich iadsan a bha chòmhnuidh air an
talamh air fàs lìonmhor, agus a ghin iad
mòran cloinne, agus a bha iad 'nan sluagh
mòr, thòisich iad a rìs air a bhi ni' s an-
diàdhaidh na iad-san 'san toiseach.
13 A nis, an uair a bha iad a' teachd bèo
co h-aingidh a' d' làthair-sa, ròghnaich thu
asda duine dhuit fein, d' am b' àinm Abra-
ham.
14 Esan a ghràdhaich thu, agus dhàsan
'na aonar dh' fhoillsich thu do thoil fein ;
15 Agus rinn thu coimhcheangal sior-
ruidh maille ris, a' gealltuinn dha nach
tréigeadh tu gu bràth a shìol.
16 Agus dhasan thug thu Isaac, agus do
Isaac thug thu mar an ceudna Iacob agus
Esau. A thaobh Iacoib, ròghnaich thu
dhuit fein e, agus chuir thu Esau a thaobh,
agus mar so dh' fhàs Iacob 'na shluagh mòr.
17 Agus thainig e gu crìch, an uair a
threòraich thu a shìol a mach as an Eiphit,
thug thu suas iad gu béinn Shinai.
18 Agus, a' lùbadh nam flaitheas, dhàing-
nich thu an talamh, ghluais thu an saogh-
al uile, agus chuir thu na doimhneachdan
air chrith, agus chuir thu trioblaid air
daoinibh na linne sin.
19 Agus chaidh do ghlòir a mach troimh
cheithir gheatan, do theine, agus do' n
chrith-thalmhainn, agus do' n ghaoith, agus
do' n fhuàchd ; chum gu' n tugadh tu an
lagh do shìol Iacoib, agus gu' n gabhadh tu
cùram do ghinealach Israeil.
20 Agus an deigh sin cha tug thu uatha
an cridhe aingidh, chum gun tugadh do
lagh a mach toradh annta.
21 Oir chiontaich a' chéud Adhamh, aig
an robh cridhe aingidh, agus thugadh
buaidh air ; agus mar sin tha iadsan uile a
ghineadh uaith.
22 Rinneadh an anmhuinneachd so
seasmhach : agus an lagh (mar an céudna)
ann an cridhe an t-sluaigh le mi-rùn 'na
frèimh ; air chor is gu' n do theich am
maith air falbh, agus dh' fhan an t-olc
fathast.
23 Mar so chaidh na h-amanna seachad,
agus thugadh na bliadhnaichean gu crìch :
an sin thog thu suas seirbhiseach dhuit
fein, do' m b' àinm Dàibhidh :
24 D' an tug thu àithne baile a thogail
dod' àinm fein, agus tuis a losgadh, agus
tabhartais a thoirt suas dhuit fein ann.
25 An uair a rinneadh so rè iomadh
bliàdhna, an sin thréig iadsan thu, a bha
chòmhnuidh anns a' bhaile,
26 Agus anns na h-uile nithibh rinn iad
eadhon mar a rinn Adhamh, agus a ghin-
ealacha gu léir ; oir bha cridhe aingidh
aca-san mar an céudna.
27 Agus mar so thug thu thairis am baile
agad do làmhaibh do nàimhdean fein.
28 Am bheil uime sin an gnìomhara-san
a' bheag ni' s fearr a tha chòmhnuidh ann
am Babilon, chum mar an céudna gu' m
biodh uachdaranachd aca thairis air Siòn ?
29 Oir an uair a thàinig mi an sin, agus a
chunnaic mi aingidheachdan gu' n àireamh,
an sin chunnaic m' anam iomadh fear
droch-bheirt, anns an deicheamh bliàdhna
so thar an fhichead, air chor is gun do
thréig mo chridhe mi ;
30 Oir chunnaic mi mar a cheadaich thu
dhoibh peacachadh, agus mar a chaomhain
thu luchd-deanamh na h-aingidheachd ;
agus a sgrios thu do phobull fein, agus a
ghléidh thu do nàimhdean, agus nach do
chuir thu an céill e.
31 Cha' n' eil cùimhn' agam ciamar a dh'
fhàgar an t-slighe so. Am bheil iadsan
uime sin a bhuineas do Bhabilon ni' s fearr
na iadsan a bhuineas do Shìon ?
32 No am bheil sluagh sam bith eile aig
am bheil eòlas ortsa, a thuilleadh air Is-
rael ? Oir ciod an ginealach a chreid do
chùmhnanta mar a rinn Iacob ?
33 Agus cha' n fhacas gidheadh an duais
aca, agus cha' n' eil toradh aig an saothair ;
oir chaidh mi an sud agus an so air feadh
nan cinneach, agus chunnaic mi gu' m bheil
iad a' snàmh ann an sàibhreas, agus nach
'eil iad a' smuaineachadh air do reachdaibh.
34 Cothromaich thusa uime sin ar n-ain-
gidheachd a nis air a' mheigh, agus an ain-
gidheachd-san mar an céudna a tha chòmh-
nuidh anns an t-saoghal ; agus mar so
cha' n fhaighear t-àinm ann an àite sam
bith ach ann an Israel.
35 Agus c' uin a bha e, an uair nach do
chiontaich iadsan a ta chòmhnuidh air an
talamh 'nad' aghaidh ? no cò iad an sluagh
a ghléidh mar so t-àitheanta ?
36 Gheibh thu a mach gu' n do ghléidh
Israel ann an àinm t-àitheanta, ach cha do
ghléidh na cinnich.

## CAIB. IV.

AGUS thug an t-aingeal a chuireadh
a' m' ionnsuidh, d' an ainm Uriel,
freagradh dhomh,
2 Agus thubhairt e, Chaidh do chridhe
tuilleadh 's fad a stigh do' n t-saoghal so,
agus am bheil dùil agad gu' n tuig thu
slighe an Ti a' s Airde ?
3 An sin, a deir mise, Seadh, mo thigh-
earna. Agus fhreagair e mi, agus thubhairt

e, Chuireadh mi a nochdadh dhuit tri sligh-
eanna, agus a leagadh ris duit tri sàmhlaidh-
ean:
4 Ma chuireas tu an céill domh aon
dhiùbh sin, nochdaidh mi dhuit mar an
céudna an t-slighe a ta thu 'g iarraidh
fhaicinn, agus nochdaidh mi dhuit cia as
do' n chridhe aingidh.
5 Agus thubhairt mi, Rach air t-aghaidh,
mo thighearna. An sin thubhairt e rium,
Gabh romhad, cothromaich dhomh cud-
throm an teine, no tomhais dhomh oiteag na
gaoithe, no gairm air ais domh an là a dh'
fhalbh.
6 An sin fhreagair mise, agus thubhairt
mi, Cò e an duine a's urrainn sin a dhean-
amh, gu' n iàrradh tu a leithid do nithibh
orm-sa?
7 Agus thubhairt e rium, N' an cuirinn
a' cheist ort, ciamar tha ionada-còmhnuidh
mòra ann am meadhon a' chuain, no cia
liòn tobar a ta ann an toiseach na dòimhne,
no cia liòn màthair-uisge a ta os ceann 'nan
spéur, no ciod e dol a mach phàrais?
8 Ma's e is gu'n abradh tu rium, cha
deachaidh mi riàmh sios chum na dòimhne,
no fathast chum ifrinn, ni mò a streap mi
riàmh suas do nèamh.
9 Gidheadh, cha do chuir mi ceist ort a
nis, ach a mhàin thaobh an teine, agus na
gaoithe, agus an latha air an deachaidh thu
trìdsan, agus a thaobh nithe o nach comus-
ach dhuit a bhi air do dhealachadh; agus
an déigh sin, nach toir thu freagradh sam
bith dhomh d' an taobh.
10 Os bàrr thubhairt e rium, Do nithe
fein, agus a leithid 'sa dh' fhàs suas maille
riut, nach aithne dhuit iad;
11 Ciamar uime sin a b' urrainn an soith-
each agad slighe an Tì a 's Aìrde a thuig-
sinn, agus an truaillidheachd a ta follais-
each a' m' shealladh a thoirt fa' near, air
do' n t-saoghal a bhi an nis truaillidh o' n
taobh a mach?
12 An sin thubhairt mi ris, B' fhearr nach
robh sinn idir ann, na gu' n tigeamaid beò
fathast ann an aingidheachd, agus gu fu-
lang, agus gu' n fhios c' arson.
13 Fhreagair e, agus thubhairt e rium,
Chaidh mi a stigh do chòillteach ann an
còmhnard, agus chùm na craobhan comhairle,
14 Agus thubhairt iad, Thigibh, rach-
amaid agus deanamaid cogadh an aghaidh
na mara, gu' n teich i air falbh romhainn,
agus gu' n dean sinn dhuinn fein tuilleadh
chòilltean.
15 Uime sin air an dòigh chéudna, chùm
tuiltean a' chuàin comhairle, agus thubh-
airt iad, Thigibh, rachamaid suas agus
ceannsaichmaid còilltean a' chòmhnaird,
chum an sin mar an céudna, gu'n dean
sinn dhuinn fein dùthaich eile.
16 Bha rùn na coille gu' n éifeachd, oir
thainig an teine, agus loisg e i.
17 Thàinig rùn thuiltean a' chùain gu
neoni mar an céudna, oir sheas a' ghain-
eamh suas agus chuir i stad orra.
18 N' am biodh thu 'nad' bhreitheamh a
nis eadar an dithis sin, cò aca a thòisicheadh
tu air fhìreanachadh? no cò aca a dhìt-
eadh tu?
19 Fhreagair mi agus thubhairt mi, Gu
deimhin is amaideach an rùn a dhealbh iad
le chéile; oir tha am fearann air a thabh-
airt do' n choille, agus tha mar an céudna
àite fein aig a' chùan chum a thuilte a
ghìulan.
20 An sin fhreagair e mise, agus thubh-
airt e, Thug thu breith chothromach, ach
ca' rson nach toir thu breith ort fein mar
an céudna?
21 Oir dìreach mar a ta am fearann air a
thoirt do' n choille, agus an cuàn d' a thuilt-
ibh: ceart mar sin, cha tuig iadsan a ta
chòmhnuidh air an talamh, ach an ni sin a
ta air an talamh: agus esan a ta chòmh-
nuidh anns na nèamhaibh, cha tuig e ach a
mhàin na nithe a ta os ceann àirde nan
nèamh.
22 An sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi, Guidheam ort, O Thighearna, biodh
tuigse agam:
23 Oir cha b' e mo rùn a bhi 'g iàrraidh
nithe àrda, ach a' leithid 'sa théid seachad
oirnn gach là, 'se sin, gidheadh, gu' m bheil
Israel air a thoirt suas mar mhasladh do na
cinnich; agus ciod an aobhar gun tugadh
thairis do chinneachaibh an-diàdhaidh an
sluagh d' an tug thu spéis; agus c' ar son a
thugadh gu neoni lagh ar sìnnsear, agus a
thàinig na cùmhnanta sgrìobhta gu nèo-
bhrìgh;
24 Agus a theicheas sinn a mach as an t-
saoghal mar fhionnain-feòir; agus is ion-
gantas agus eagal ar beatha, agus cha' n
'eil sinn toilltinneach air tròcair.
25 Ciod uime sin a nì e a thaobh àinm-
san trìd am bheil sinn air ar gàirm? mu na
nithibh sin dh' fheòraich mi.
26 An sin fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Mar a' s mò a rànnsaicheas tu, 'sann a's
mò a bhios iongantas ort; oir tha' n saogh-
al a' greasadh gu luath gu teicheadh air
falbh,
27 Agus cha' n urrainn duit na nithe sin
a thuigsinn a ta air an gealtuinn do na
fìreanaibh anns an àm ri teachd: oir tha' n
saoghal so làn do neo-fhìreantachd agus
anmhuinneachdan.
28 Ach a thaobh nan nithe mu'n d'fhèor-
aich thu dhìom, ìnnsidh mi dhuit; oir
tha' n t-olc air a chur, ach cha tàinig an
sgrios aige fathast.
29 Uime sin mar tilgear bun os ceann an

ni sin a chuireadh, agus mar teich an t-àite
air falbh far an do chuireadh an t-olc, an
sin cha tig an t-àite a chuireadh leis a'
mhaith.
30 Oir chuireadh an gràinne do' n droch
shìol ann an cridhe Adhaimh o' n toiseach,
agus cia mòr an t-an-diàdhachd a thàr-
maich e gu ruige so, agus cia mòr a thàr-
maicheas e gus an tig àm a bhùalaidh ?
31 Smuanaich a nis annad fein, cia mòr
an toradh aingidheachd a thug gràinne an
droch shìl a mach.
32 Agus an uair a ghearrar na diàsan sios,
a ta gu' n àireamh, cia mòr an t-ùrlar a
lìonas iad ?
33 Agus fhreagair mi, agus thubhairt mi,
Ciamar, agus c' uin a thig na nithe sin gu
crìch ? uime sin is tearc agus aingidh bhur
bliàdhnaichean.
34 Agus fhreagair e mi, ag ràdh, Na dean
thusa cabhag os ceann an Tì a' s ro Airde :
oir is dìomhain do chabhag gu bhi os a
cheann, oir chaidh thu gu mòr air t-agh-
aidh.
35 Nach do chuir mar an céudna anama
nam fìrean ceist mu na nithibh sin 'nan
seòmraichibh fein, ag ràdh, Cia fhad 'sa
bhios dòchas agam air an dòigh so ? cuin a
thig toradh stéidh ar duaise ?
36 Agus do na nithibh sin thug Uriel an
t-àrd-aingeal freagradh dhoibh, agus thubh-
airt e, Eadhon an uair a lìonar annaibh
àireamh nan sìol : oir chothromaich e an
saoghal air a' mheigh.
37 Le tomhas thomhais e na h-amanna,
agus le h-àireamh dh' àireamh e na h-am-
anna; agus cha' n 'eil e 'gan gluasad no 'gan
càruchadh, gus an coimh-lionar an tomhas
so.
38 An sin fhreagair mise, agus thubhairt
mi, O Thighearna a ta 'riaghladh, tha
eadhon sinne uile làn an-diàdhachd.
39 Agus tha e tachairt féudaidh e bhith
air ar sgàth-ne nach 'eil ùrlairean nam
fìrean air an lìonadh, a thaobh pheacanna
an t-sluaigh a ta chòmhnuidh air an tal-
amh.
40 Mar so fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Imich dh' ionnsuidh mnà thorraich, agus
cuir a' cheist oirre, an uair a choimh-lìonas
i na naoi miosan aice, an gléidh a brù an
torrachas ni 's faide 'san taobh a stigh dhith.
41 An sin thubhairt mise, Cha ghléidh, a
Thighearna, sin cha' n urrainn i. Agus
thubhairt e rium, Anns an ùaigh tha
seòmraichean nan anam cosmhuil ri bròinn
na mnà :
42 Oir ionnas 'sa ni bean a ta ri saothair
cabhag chum éigin na saothaireach a
sheachnadh; eadhon mar sin ni na h-àitean
sin cabhag a liubhairt suas nan nithe sin a
thugadh dhoibh.
43 O' n toiseach. seàll, agus an nì sin bu
mhiànn leat fhaicinn, nochdar dhuit e.
44 An sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi, Ma fhuair mi deagh-ghean 'nad' sheall-
adh, agus ma tha e comusach, agus ma tha
e freagarrach mar an céudna,
45 Nochd dhomh uime sin, cia aca tha
tuilleadh chum teachd, na chaidh seachad,
na tuilleadh seachad, na tha chum teachd.
46 An nì a chaidh seachad is aithne
dhomh, ach an nì a ta chum teachd cha' n
aithne dhomh.
47 Agus thubhairt e rium, Seas suas air an
taobh cheart, agus mìnichidh mi an co-
samhlachd dhuit.
48 Mar sin sheas mi, agus chunnaic mi,
agus féuch, chaidh àmhuinn theth theinn-
teach seachad orm : agus thachair e, an uair
a chaidh an lasair thairis, sheàll mi, agus
féuch, dh' fhan an deatach gun charuch-
adh.
49 An déigh sin chaidh nèul fliuch seach-
ad orm, agus chuir e sios mòran uisge le
doininn, agus an uair a bha' n t-uisge an-
radhach thairis, dh' fhan na braoin fa-
thast.
50 An sin thubhairt e rium, Smuainich
annad fein, mar a' s mò an t-uisge no na
braoin, agus mar a' s mò an teine n' an
deatach ; ach fanaidh na braoin agus an
deatach air deireadh ; uime sin mheùdaich-
eadh an tomhas a chaidh seachad.
51 An sin ghuidh mi, agus thubhairt mi,
Am féud mise a bhi bèo, am bheil thu
saoilsinn, gus an àm sin ? no ciod a thig gu
crìch anns na làithibh sin ?
52 Fhreagair e mi, agus thubhairt e, A
thaobh nan comhar mu' m bheil thu a'
feòrachadh dhiom, innsidh mi dhuit mu' n
timchioll ann an cuid : ach a thaobh do
bheatha, cha do chuireadh mi a dh' fhéuch-
ainn duit : oir cha' n aithne dhomh e.

## CAIB. V.

GIDHEADH, a thaobh nan comhar,
féuch, thig na làithean, anns am bi
iadsan a tha chòmhnuidh air an talamh,
air an gabhail ann am mòr-àireamh, agus
folaichear slighe na fìrinn, agus bìthidh an
tir neo-thorach a thaobh creidimh.
2 Ach mèudaichear aingidheachd os ceann
na tha thu a nis' faicinn, no na chual thu o
cheann fada.
3 Agus an talamh a ta thu a nis' faicinn
aig am bheil frèumh, chìth thu e gu h-eal-
amh air fhàsachadh.
4 Ach ma dheònaicheas an Tì a' s Airde
dhuit a bhi bèo, chìth thu an déigh an treas
trompaid, gu' n sòillsich a' ghrìan gu h-
obunn a rìs air an òidhche, agus a' ghealach
tri uairean 'san là :
5 Agus silidh fuil a mach as an fhiodh,

agus bheir a' chlach a guth, agus bithidh
an sluagh ann an trioblaid:
6 Agus riàghlaidh eadhon esan, air son
nach 'eil iad a' sealltuinn a tha chòmhnuidh
air an talamh, agus teichidh an èunlaith
air falbh cuideachd:
7 Agus tilgidh muir Shodoim a mach
ìasg, agus nì i fuaim air an òidhche, aig
nach robh fios aig mòran: ach cluinnidh
iad uile a fùaim.
8 Bithidh àimhreite mar an céudna ann
an iomadh àite, agus cuirear an teine gu
tric a mach a rìs, agus atharraichidh na
fiàdh-bheathaichean an ionada, agus beir-
idh boirionnaich 'nan neo-ghloine uile-
bheistean;
9 Agus gheibhear uisgeachan sàillte am
measg nan uisge milis, agus sgriosaidh uile
chàirdean a chéile: an sin foluichidh
gliocas i fein, agus druididh tuigse i fein
'na shèomar uaigneach,
10 Agus iàrrar i le mòran, agus an déigh
sin cha' n fhaighear i: an sin mèudaichear
neo-fhìreantachd agus mi-gheamnuidh-
eachd air an talamh.
11 Cuiridh aon tìr a' cheist air tìr eile, ag
ràdh, An deachaidh am fìreantachd sin
tromhad a nì duine 'na fhìrean? Agus
their e, Cha deachaidh.
12 Aig an àm chéudna bithidh daoine fo
dhòchas, ach cha' n fhaigh iad a bheag:
saothairichidh iad, ach cha soirbhich an
sligheanna.
13 Tha cead agam a leithid do chomh-
araibh a nochdadh dhuit; agus ma ni thu
ùrnuigh a rìs, agus caoidh mar so, agus
trasgadh seachd làithean, cluinnidh tu
fathast nithe ni 's mò.
14 An sin dhùisg mi, agus chaidh eagal ro
mhòr troimh mo chorp uile, agus bha m'
ìnntinn fo thrioblaid, air shèol is gu' n d'
fhannaich i.
15 Uime sin chùm an t-aingeal mi a
thàinig a chòmhradh rium, thug e comh-
fhurtachd dhomh, agus chuir e suas air mo
chosaibh mi.
16 Agus anns an dara òidhche thàinig e
gu crìch, gu 'n d' thàinig Salatiel ceannard
an t-sluaigh a' m ionnsuidh, ag ràdh, C' àit
an robh thu? agus ca' rson tha do ghnùis
co tròm?
17 Nach' eil fios agad gu 'm bheil Israel
air an tabhairt duit ann an tìr am bràigh-
deanas?
18 Tog ort ma ta, agus ith aran, agus na
tréig sinn, mar am buachaill a dh' fhàgas a
thréud ann an làmhaibh nam mad-alluidh
ain-iochdmhor.
19 An sin thubhairt mi ris, Imich romhad
uam, agus na tig am fagus domh. Agus
chùal e na thubhairt mi, agus theich e
uam.

20 Agus mar sin throisg mi seachd làith-
ean a' caoidh agus a' gul, mar a dh' àithn
Uriel an t-aingeal domh.
21 Agus an déigh sheachd làithean mar
so a bha, gu 'n robh smuainte mo chridhe
ro shearbh orm a rìs,
22 Agus fhuair a rìs m' anam spiorad na
tuigse, agus thòisich mi air còmhradh a rìs,
ris an Tì a' s Airde,
23 Agus a deir, O Thighearna a ta rìagh-
ladh, as uile choìllte na talmhainn, agus na
h-uile chraobhan a bhuineas da, rògh-
naich thu dhuit fein aon fhìonain a
mhàin;
24 Agus do uile thìribh an t-saoghail air
fad, ròghnaich thu dhuit fein aon slochd;
agus do uile bhlàthaibh an t-saoghail, aon
lìligh;
25 Agus a dh' uile dhòimhneachda na
mara, lìon thu dhuit fein aon abhainn a
mhàin: agus a dh' uile bhailtean a thog-
adh, naomhaich thu Sion dhuit fein;
26 Agus a dh' uile dh' èunlaith a dhealbh-
adh, dh' ainmich thu dhuit fein aon cholu-
man; agus do 'n spréidh gu leir a rinneadh,
dh' ullaich thu dhuit fein aon chaor;
27 Agus am measg gach àireimh mhòir
sluaigh, fhuair thu dhuit fein aon phobull;
agus do' n phobull so, do' m bheil gràdh
agad, thug thu lagh a ta' còrdadh ris na h-
uile.
28 Agus a nis, O Thighearna, c' arson a
thug thu thairis an t-aon phobull so do
mhòran? agus a dh' ullaich thu sluagh eile
air an aon fhrèumh, agus ca' rson a sgap thu
an t-aon phobull a mhàin a' m measg mhoran?
29 Agus shaltradh sios iad leò-san a chuir
an aghaidh nan geallanna, agus nach do
chreid do chùmhnanta fein.
30 Ged a bhiodh a' mhèud so do dh'
fhuàth agad dod' shluagh fein, gidheadh
an tigeadh dhuit peanas a dheanamh orra
led' làmhaibh fein.
31 A nis, an uair a labhair mi na briàthra
so, chuireadh an t-aingeal sin a' m ionn-
suidh a thàinig thugam air an òidhche
roimhe sin,
32 Agus thubhairt e rium, Eisd rium,
agus teagaisgidh mi thu; thoir clùas do' n
ni a their mi, agus cuiridh mi tuilleadh an
céill duit.
33 Agus thubhairt mi, Labhair, mo
Thighearna. An sin thubhairt e rium,
Tha thu fo mhòr thrioblaid ìnntinn air
sgàth Israeil: am bheil barrachd gràidh
agad do' n t-sluagh sin, na tha aige-san a
rìnn iad?
34 Agus thubhairt mi, Cha' n' eil, a
Thighearna, ach mu fhìor àmhghair labh-
air mi: oir tha m' àirnean 'gam chraodh-
nadh gach uair, an uair a ta mi a' deanamh
strìth a thuigsinn slighe an Ti a' s Airde,

agus a ràinnsachadh a mach cuid do' n
bhreitheanas aige.
35 Agus thubhairt e rium, Cha' n urrainn
duit. Agus thubhairt mi, C' arson, a Thigh-
earna? Ciod uime sin an t-àobhar air son
an d' rugadh mi? no c' arson nach robh
brù mo mhathair an sin 'na h-ùaigh
dhomh, chum nach faicinn saothair Iacoib,
agus sàruchadh fadalach stuic Israeil?
36 Agus thubhairt e rium, Dean suas ann
an àireamh na nithe nach d' thàinig fathast
gu crìch, cruinnich r' a chéile dhomh na
braoin a ta air an sgapadh a mach, dean
dhomh na blàthan a ta air seargadh uaine
a rìs;
37 Fosgail domh na h-àitean a dhùnadh,
agus thoir a mach dhomh na gaothan a ta
air an druideadh suas annta; féuch dhomh
iomhaigh na fuaime; agus an sin cuiridh
mi an céill duit an nì sin, air son am bheil
thu gu dìan ag ìarraidh fios.
38 Agus thubhairt mi, O Thighearn a ta
'riàghladh, do' m féud fios a bhi air na
nithibh sin, agus cha' n e esan a ta chòmh-
nuidh am measg dhaoine.
39 Air mo shon-sa dheth, tha mi neo-
ghlice: ciamar uime sin a làbhras mi mu
na nithe a thaobh am bheil thu 'cur cheist
orm?
40 An sin thubhairt e rium, Amhuil mar
nach urrainn duit aon do na nithibh sin a
dheanamh mu 'n do labhair mi, eadhon
mar sin cha 'n urrainn duit mo bhreitheanas
fhaotuinn a mach, no mu dheireadh, an
gràdh a ghèall mi dom' shluagh fein.
41 Agus thubhairt mi, Féuch, O Thigh-
earna, tha thu fathast dlùth dhoibhsan a
ghleidhear chum na crìche: agus ciod a
ni iadsan a bha air thoiseach orm, no
sinne a ta làthair, no iadsan a thig 'nar
déigh?
42 Agus thubhairt e rium, Sàmhlaichidh
mi mo bhreitheanas ri fàinne: amhuil mar
nach 'eil dìobradh sam bith a thaobh an
deiridh, mar sin cha' n' eil ealamhachd
sam bith a thaobh an toisich.
43 Mar sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi, Nach urrainn duit-sa iadsan a dhean-
amh a rinneadh cheana, agus iadsan a ta
làthair, agus iadsan a ta chum teachd, agus
sin air ball, chum gu' n nochdadh tu ni 's
luàithe do bhreitheanas?
44 An sin fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Cha' n fhéum an créutair cabhag a
dheanamh os ceann a Chruitheir, ni mò a
chumas an sàoghal còmhladh iadsan a
dhealbhar ann.
45 Agus thubhairt mi, Mar a thubhairt
thusa rid' shéirbhiseach, gu' n tug thusa, a
ta 'toirt beatha do na h-uile, beatha air ball
do' n chréutair a dhealbh thu, agus ghiùlan
an créutair i; ceart mar sin, dh' fhéudadh
i iadsan a ghìulan a nis mar an céudna air
ball, a ta 'san àm a làthaír.
46 Agus thubhairt e rium, Cuir a' cheist
air bròinn na mnà, agus abair rithe, Ma
bheireas tu clànn, c' arson nach 'eil thu
deanamh sin còmhladh, ach an déigh a'
chéile? guidh oirre uime sin deichnear
chloinne a bhreith còmhladh.
47 Agus thubhairt mise, Cha' n urrainn
i; ach féumaidh i a dheanamh le faide
ùine.
48 An sin thubhairt e rium, Eadhon mar
so thug mise brù na talmhainn dhoibh-sa a
chuireadh ann 'nan amannaibh fein.
49 Oir mar nach urrainn leanabh òga na
nithe sin a thoirt a mach a bhuineas do' n
aosda, eadhon mar so rinn mi toilichte an
saoghal a dhealbh mi.
50 Agus d' fheòraich mi, ag ràdh, A' faic-
inn gu' n tug thu a nis an t-slighe dhomh,
théid mi air m' aghaidh a labhairt romhad:
oir tha ar màthair, mu' n dubhairt thu
rium gu' m bheil i òga, a' tarruing a nis
am fagus do dh' aois.
51 Fhreagair e mi, agus thubhairt e,
Cuir a' cheist air mnaoi a ta saoithreach
chloinne, agus ìnnsidh ise dhuit.
52 Abair rithe, C' arson nach 'eil iadsan a
ta a nis air am breith leatsa cosmhuil riu-
san a bha rompa, ach ni 's lugh' ann an
àirde?
53 Agus freagraidh i thu, Tha iadsan a
bheirear ann a neart na h-òige do dh' aoin
ghnè, agus iadsan a bheirear 'nàm na h-
aoise, an uair a dhìobaireas a' bhrù, tha iad
air sheòl eile.
54 Smuainich thu uime sin mar an
céudna, ciamar a tha sibh ni 's lugh' ann
an àirde, na iadsan a bha romhaibh.
55 Agus mar so, bithidh iadsan a thig
'n' ur déigh ni 's lugh' na sibhse, mar
chréutairean a ta a nis 'tòiseachadh air bhi
aosda, agus a chaidh thairis air neart na h-
òige.
56 An sin, thubhairt mise, A Thighearna,
guidheam ort, ma fhuair mi deagh-ghean
a' d' shealladh, nochd dod' shéirbhiseach cò
leis am bheil thu a' fiosrachadh do chreut-
air.

## CAIB. VI.

AGUS thubhairt e rium, Anns an tois-
each, an uair a rinneadh an talamh,
ma 'n do sheas iomallan an t-saoghail, 's
mu 'n do shéid rìamh na gaothan,
2 Ma'n robh tairneanach agus dealanach
ann, oir ma 'n do leagadh bunaite phàrais,
3 Ma'n facas na blàthan maiseach, oir ma'n
do shuidhicheadh na cumhachdan gluasad-
ach, ma 'n do chruinnicheadh r' a chéile
cuideachd gu 'n àireamh do na h-ainglibh,
4 Ma 'n do thogadh rìamh suas àirde nan

spéur, ma 'n d' ainmicheadh tomhasan na
h-ìarmailt, no ma 'n robh luidheirean
Shìoin rìamh teth,
5 Agus ma 'n robh no bliàdhnaichean a
ta làthair idir air an rànnsachadh a mach,
agus ma 'n do thionndaidheadh riàmh na
h-ìnnleachdan acasan a pheacaich, ma 'n
do shéulaicheadh iadsan a chruinnich
creidimh mar ionmhas;
6 An sin smùainich mi air na nithibh sin,
agus rinneadh iad uile leamsa a 'm aonar,
agus cha 'n ann le neach eile: leamsa mar
an céudna crìochnaichear iad, agus cha 'n
ann le neach eile.
7 An sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi, Ciod a bhios ann an dealachadh nan
aimsir o chéile? no cuin a thig crìoch a'
chéud, agus toiseach na h-àimsire a leanas?
8 Agus thubhairt e rium, o Abraham gu
Isaac, an uair a rugadh Iacob agus Esau
uaith, ghlac làmh Iacoib an toiseach sàil
Esau.
9 Oir is e Esau deireadh an t-saoghail,
agus is e Iacob toiseach an t-saoghail a
leanas.
10 Tha làmh an duine eadar an t-sàil
agus an làmh: na fòighneachd, Esdrais,
ceist eile.
11 Fhreagair mi e an sin, agus thubhairt
mi, O Thighearn a ta rìaghladh, ma fhuair
mise deagh-ghean ad' shealladh,
12 Tha mi guidhe ort, nochd dod' sheir-
bhiseach crìoch nan comhar agad fein, dhe 'n
do nochd thu cuid air an òidhche a chaidh
seachad.
13 Mar so fhreagair e, agus thubhairt e
rium, Seas suas air do chosaibh, agus éisd
ri guth ro fhuaimneach:
14 Agus bìthidh e mar ghlùasad mòr;
ach an t-àit 'san seas thu, cha ghluais-
ear e.
15 Agus air an aobhar sin, an uair a làbh-
ras e, na biodh eagal ort: oir is an do 'n
deireadh a ta am focal, agus tha bunait na
talmhainn air a thuigsinn.
16 Agus c' arson? do bhrìgh gu 'm bheil
càinnt nan nithe sin a' criothnachadh, agus
a' gluasad: oir tha fios aige gur éigin do
dheireadh nan nithe sin a bhi air atharrach-
adh.
17 Agus thàinig e gu crìch, an uair a
chùal mi e gu 'n do sheas mi air mo chos-
aibh, agus dh' éisd mi, agus, feúch, bha
guth ann a labhair, agus bha 'm fuaim aige
mar fhuaim mhòran uisgeachan.
18 Agus thubhairt e, Feúch, thig na làith-
ean, anns an tòisich mi ri tarruing am
fagus, agus ri iadsan fhiosrachadh a ta
chòmhnuidh air an talamh,
19 Agus tòisichidh mi air mìn-rànnsach-
adh a dheanamh umpa, co iad a rinn doch-
unn gu h-éucorach le 'n neo-fhìreantachd
fein, agus c' uin a choimhlionar àmhghar
Shioin;
20 Agus c' uin a chrìochnaichear an tal-
amh, a thòisicheas air dol a 'm mùgh, an
sin nochdaidh mi dhuit na comhara sin:
fosgailear na leabhraichean a 'm fìanuis
nan spéur, agus chìth iad gu léir:
21 Agus làbhraidh clànn aon bhliàdhna
a' dh' aois le 'n guthannaibh, beiridh na
mnai thorrach sliochd an-abuich trì no
ceithir miosa a dh' aois, agus bithidh iad bèo,
agus togar suas iad.
22 Agus gu h-obunn nochdar na h-àitean
a chuireadh le siol mar nach biodh iad air
an cuir, agus gheibhear na tighean-tasgaidh
a ta làn air bàll falamh:
23 Agus bheir an trompaid fuàim, agus
an uair a chluinneas gach duine i, bithidh
iad air bàll fo eagal.
24 Aig an àm sin cogaidh càirdean an
aghaidh a' chéile mar nàimhdean; agus
seasaidh an talamh ann an eagal lèo-san a
ta chòmhnuidh ann; stadaidh sruthain
nan tobraichean 'nan tàmh, agus ann an tri
uairean ùine cha ruith iad.
25 Ge b' e cò a dh' fhanas o na nithibh
sin mu 'n d' innis mi dhuit caomhnar iad,
agus chìth iad mo shlàinte, agus crìoch
bhur sàoghail-sa.
26 Agus na daoine a ghabhar chìth iad e,
iadsan nach do bhlais am bàs o rugadh iad:
agus bithidh cridheachan nan co'-thàmh-
aichean air an caochladh, agus air an
tionndadh gu cìall eile.—
27 Oir smàlar an t-olcas, agus bithidh a'
chéilg air a mùchadh.
28 Agus a thaobh a' chreidimh, soirbh-
ichidh e, agus bheirear buaidh air truail-
lidheachd; agus bithidh an fhìrinn, a bha
co fada as éugais toraidh, air a fòillseach-
adh.
29 Agus an uair a bha e a' còmhradh
rium, feúch, dh' amhaire mi, a lìon cuid is
cuid airsan a 'm fiànuis an robh mi a' m'
sheasamh.
30 Agus na brìathra so thubhairt e rium;
tha mi air teachd a nochdadh dhuit ama na
h-òidhche a ta ri teachd.
31 Ma ni thu fathast an tuilleadh ùr-
nuigh, agus trasgadh a rìs seachd làithean,
cuiridh mi an céill duit air an là nithe ni 's
mò na chùal mi.
32 Oir dh' éisdeadh rid' ghuth a 'm fiànuis
an Tì a 's Aìrde: oir chunnaic an t-Uile-
chumhachdach do dheanadas fhìrinneach,
chunnaic e mar an céudna do stuamachd, a
bha agad rìamh o t-òige.
33 Agus air an aobhar sin chuir e mise a
nochdadh dhuit nan nithe sin uile, agus a
ràdh riut, Biodh deagh mhisneach agad,
agus na biodh eagal ort.
34 Agus na biodh cabhag ort leis na h-

amannaibh a dh'fhalbh a smùaineachadh nithe faoin', chum nach dean thu cabhag o na h-amannaibh deireannach.

35 Agus thàinig e gu crìch an déigh so, gun do ghuil mi a rìs, agus air an dòigh chéudna gu 'n do thraisg mi seachd làithean, chum gu 'n coimhlionainn na tri seachduin' mu 'n do labhair e rium.

36 Agus air an ochdamh òidhche bha mo chridhe fo àmhghar a 'm chòm a rìs, agus thòisich mi air labhairt a 'm fiànuis an Ti a 's Airde.

37 Oir chuireadh mo spiorad gu mòr ri theine, agus bha m' anam fo àmhghar.

38 Agus thubhairt mi, O Thighearna, labhair thu o thoiseach na cruitheachd, eadhon air a' chéud là, agus thubhairt thu mar so, Biodh neàmh agus talamh air an deanamh; agus bha t-fhocal 'na obair iomlan.

39 Agus an sin bha an spiorad, agus bha dòrchadas agus tosd air gach taobh; agus fathast cha do dhealbhadh fuaim gutha duine.

40 An sin dh' òrduich thu solus geal a theachd a mach as t-ionmhasaibh fein, chum gu 'm biodh t-obair air a nochdadh.

41 Air an dara là rinn thu spiorad na h-ìarmailt, agus dh' àithn thu dha dealachadh ri chéile, agus dealachadh a dheanamh eadar na h-uisgeachan, chum gun rachadh an t-aon earrann sùas, agus gu 'm fanadh an earrann eile shìos.

42 Air an treas là dh' àithn thu na h-uisgeachan a bhi air an cruinneachadh anns an t-seachdamh cuid do 'n talamh: thìormaich thu suas, agus ghléidh thu sea earrainnean, leis an rùn gum biodh cuid aca freagarrach dhuit, air doibh a bhi air an suidheachadh agus air an àiteachadh le Dia.

43 Oir co luath 'sa chaidh t-fhocal a mach bha 'n obair dèunta.

44 Oir air bàll bha toradh mòr agus do-àireamh ann, agus iomadh toilinntinn éugsamhuil air son na càile, agus blàthan do dhath neo-chaochlaidheach, agus fàilean gu mìorbhuileach cùbhraidh; agus rinneadh so air an treas là.

45 Air a' cheathramh là dh' àithn thu gu 'n soillsicheadh a' ghrìan, agus gu 'n tugadh a' ghealach a solus, agus gu 'm biodh na réultan ann an òrdugh;

46 Agus spàrr thu orra seirbhis a dheanamh do 'n duine, a bha gu bhi air a dhealbhadh.

47 Air a' chuigeamh là thubhairt thu ris an seachdamh pàirt, far an robh na h-uisgeachan air an cruinneachadh, gu 'n tugadh e mach créutairean bèo, èunlaith agus ìasga: agus mar so thàinig e gu crìch.

48 Oir thug an t-uisge balbh, agus as éug' ais beatha, a mach nithe bèo aig àithne Dhé, chum gu 'm moladh an sluagh uile 'oibre iongantach-san.

49 An sin dh' òrduich thu dà chréutair bhèo; air an aon thug thu Enoch mar àinm, agus air an aon eile Lebhiatan:

50 Agus dhealaich thu iad o chéile; oir cha 'n fhéudadh an seachdamh earrann, 'se sin far an robh an t-uisge air a chruinneachadh cuideachd, an cumail le chéile.

51 Do Enoch thug thu aon earrann, a thiormaicheadh suas air an treas là, chum gun gabhadh e tàmh san earrann sin, anns am bheil mìle béinn:

52 Ach do Lebhiatan thug thu an seachdamh earrann, eadhon ise a ta fliuch; agus ghléidh thu e gu bhi air itheadh suas lèo-san, agus aig an àm a 's àill leat.

53 Air an seathamh là thug thu àithne air an talamh, chum gun tugadh e mach a' d' làthair fein beathaichean, spréidh, agus nithe snàgach;

54 Agus mar an céudna an déigh sin Adhamh, a rinneadh leat' na uachdarain air do chréutairibh uile: dhe 'n tàinig sinn uile agus an sluagh mar an céudna dhe 'n d' rinn thu roghainn.

55 So uile labhair mi 'nad' fhianuis, O Thighearna, a chionn gu 'n d' rinn thu an saoghal air ar sgàthne.

56 A thaobh an t-sluaigh eile, a thàinig mar an céudna o Adhamh, thubhairt thu nach nì air bith iad, ach gur cosmhuil r' a smugaid iad: agus shàmhlaich thu am pailteas aca ri braon a thuiteas o shoitheach.

57 Agus a nis, O Thighearna, feúch, na cinnich sin, a bha rìamh air am meas mar neoni, thoisich iad air a bhi 'nan tighearnaibh os ar ceann, agus air ar n-itheadh suas.

58 Ach thugadh sinne do shluagh fein 'nan làmhaibh-san, sinne air an d' thug thu an ceúd-ghin mar àinm, an t-aon ghin agad fein, agus d' fhear-gràidh tréibh-dhìreach fein.

59 Ma tha an saoghal a nis air a dheanamh air ar son-ne, ca' rson nach 'eil sinn a' sealbhachadh òighreachd leis an t-saoghal? Cia fhad sa mhaireas so?

## CAIB. VII.

AGUS an uair a chrìochnaich mi na brìathra sin a labhairt, chuireadh aingeal a' m' iònnsuidh, an t-aingeal a chuireadh a' m' iònnsuidh air na h-òidhchibh roimh sin:

2 Agus thubhairt e rium, Tog ort, Esdrais, agus cluinn na brìathran, air son an d-thàinig mi gu 'n cur an céill duit.

3 Agus thubhairt mi, Labhair, mo Dhia. An sin, thubhairt e rium, Tha 'n cùan air

a chur ann an àite farsuing, chum gu'm
biodh e domhain agus mòr.
4 Ach abair gu'm biodh an t-ìnndrinn
cumhann, agus cosmhuil ri àbhainn;
5 Cò an sin a b' urrainn dol chum a'
chùain a dh' amharc air, agus 'ga rìagh-
ladh? mar rachadh e troimh 'n àite chumh-
ann, ciamar a thigeadh e chum an àite leath-
ainn?
6 Tha mar an ceudna nì eile ann; Tha
baile air a thogail, agus air a shuidheach-
adh air achadh leathann, agus tha e làn do
na h-uile nithibh maithe:
7 Tha'n dol a stigh aige cumhann, agus
tha e air a shuidheachadh ann an àite cun-
nartach gu tuiteam, mar gu 'm biodh teine
air an làimh dheis, agus uisge domhainn air
an làimh chlì;
8 Agus tha an t-aon slighe a ta eatorra,
'se sin, eadar an teine agus an t-uisge, co
beag 'snach rachadh ach aon duine oirre aig
an aon àm.
9 Agus a nis n' am biodh am baile so air
a thoirt do aon duine mar òighreachd, mar
d' théid e a' chaoidh seachad air a' chunnart
a chuireadh roimhe, ciamar a gheibh e an
òighreachd?
10 Agus thubhairt mi, Tha e mar so, a
Thighearna. An sin thubhairt e rium,
Eadhon mar so mar an céudna tha cùibh-
rionn Israeil.
11 A chionn air an sgàth-san gu'n d' rìnn
mi an saoghal: agus an uair a chiont-
aich Adhamh an aghaidh mo reachdan,
an sin shònraicheadh na rinneadh a nis.
12 An sin rinneadh ìnndrinnean an t-
saoghail so cumhann, làn àmhghair agus
saoithreach: cha'n'eil iad ach tearc agus
olc, làn chunnartan, agus ro chràiteach.
13 Oir bha ìnndrinnean an t-seànn sàogh-
ail farsuing agus cìnnteach, agus thug iad
toradh neo-bhàsmhor.
14 Uime sin mar dean iadsan a ta bèo
strìth gu dol a steach air na nithibh teann
agus faoine sin, cha'n fhaigh iad a chaoidh
na nithe a thaisgeadh suas air an son.
15 A nis uime sin ca' rson tha thu a' cur
trioblaid ort fein, do bhrìgh nach'eil annad
ach duine truaillidh? agus ca' rson tha thu
air do ghluàsad, a chionn gu 'm bheil thu
bàsmhor?
16 Ca' rson nach do smùainich thu 'n ad'
ìnntinn an nì so a ta chum teachd, a rogh-
ainn air an nì sin a ta làthair?
17 An sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi, O Thighearn a ta'riàghladh, dh' òr-
duich thu 'n ad' lagh, gu'n sealbhaicheadh
na fìreana na nithe sin, ach gu'n rachadh
na daoine ain-dìadhaidh a sgrios.
18 Gidheadh fuilingidh na fìreana nithe
teanna, agus bithidh dòchas aca ri nithibh
farsuing: oir fuilingidh iadsan a rinn gu
h-aingidh na nithe teanna, agus an déigh
sin cha'n fhaic iad na nithe farsuing.
19 Agus thubhairt e rium, Cha 'n 'eil
breitheamh os ceann Dhé, agus cha'n'eil
aon aig am bheil tuigse os ceann an Tì a 's
Aìrde.
20 Oir tha mòran ann a sgriosar anns a'
bheatha so, a chionn gu 'm bheil iad a'
deanamh tàir air lagh Dhé a ta air a chur
rompa.
21 Oir thug Dia àithne theànn dhoibhsan
a thàinig, ciod a dheanadh iad chum a bhi
beò, eadhon mar a thàinig iad, agus ciod
bu chòir doibh a choimhead chum peanas a
sheachnadh.
22 Gidheadh cha robh iad ùmhal da; ach
labhair iad 'na aghaidh, agus smuainich iad
nithe faoine;
23 Agus mhèall siad iad fein le'n gnìomh-
araibh aingidh; agus thubhairt iad mu 'n
Ti a 's Aìrde, nach'eil e ann; agus cha
b' aithne dhoibh a shligheanna;
24 Ach rìnn iad tàir air a lagh, agus dh'
àicheadh iad a chùmhnantan; cha robh iad
dìleas'na reachdaibh, agus cha d' rìnn iad
oibre-san.
25 Agus air an àobhar sin, Esdrais,
dhoibhsan a ta falamh tha nithe falamh,
agus dhoibhsan a ta làn, tha nithe làna.
26 Féuch thig an t-àm, anns an tig na
comharan so mu'n d' innis mi dhuit gu
crìch, agus nochdar a' bhean nùadh-phòsda,
agus 'nàm di teachd a mach chithear i, ach
a nis tha i air a toirt a mach as an t-sàogh-
al.
27 Agus ge b' e air bith a bhios air an
saoradh o na truaighibh so a dh' àinmich-
eadh chìth iad mo mhìorbhuilean-sa.
28 Oir foillsichear mo Mhac Iosa lèo-san
a bhios maille ris, agus iadsan a mhaireas
nì iad gàirdeachas an taobh a stigh do
cheithir chéud bliàdhna.
29 An déigh nam bliàdhna sin gheibh mo
Mhac Criosd bàs, agus na h-uile dhaoine
aig am bheil beatha.
30 Agus bithidh an sàoghal air a thionn-
dadh chum an t-seann sàmhchair rè
sheachd làithean, mar anns na céud bhreith-
eanasaibh: air chor is nach mair aon duine.
31 Agus an déigh sheachd làithean, togar
suas an saoghal, nach'eil fathast air a dhùs-
gadh, agus bàsaichidh sin a ta truaillidh.
32 Agus bheir an talamh seachad iadsan
a ta'nan codal ann, agus mar sin bheir an
duslach iadsan a ta chòmhnuidh ann an
sàmhchar, agus bheir na h-ionada diòmhair
seachad na h-anaman a thugadh dhoibh.
33 Agus nochdar an Tì a 's Aìrde air caith-
ir a' bhreitheanais, agus teichidh trùaigh
air falbh, agus thig crìoch air an fhad-
fhulangas.
34 Ach mairidh breitheanas a mhàin,

seasaidh an fhìrinn, agus fàsaidh creidimh
làidir;
35 Agus leanaidh an obair, agus nochdar
an duais, agus bithidh na deagh ghnìomh-
ara ann an neart, agus cha bhi aig droch
ghnìomharaibh ùachdaranachd sam bith.
36 An sin thubhairt mise, Rinn Abraham
ùrnuigh an toiseach air son nan Sodomach,
agus Maois air son nan aithriche a pheac-
aich anns an fhàsach :
37 Agus Iosa 'na dhéigh air son Israeil, ri
lìnn Achain.
38 Agus Samuel agus Dàibhidh air son
an sgrios: agus Solamh air an sonsan bu
chòir teachd do 'n ionad naomh :
39 Agus Helias air an sonsan a fhuair
uisge; agus air son nam màrbh, chum gu
'm biodh e bèo:
40 Agus Esechias air son an t-slùaigh ri
lìnn Shennacherib: agus mòran air son
mhòrain.
41 Eadhon mar so a nis, air do thrùaill-
idheachd a bhi air fàs sùas, agus aingidh-
eachd air mèudachadh, agus na fìrean' ag
ùrnuigh air son nan nèo-fhìrean: c' arson
nach bi e mar so a nis mar an céudna?
42 Fhreagair e mi, agus thubhairt e, Cha
'n i a' bheatha a ta làthair a' chrìoch fır am
bheil mòran glòire a' còmhnuidh ; uime sin
rìnn iad ùrnuigh air son nan lag-chuiseach.
43 Ach bithidh là an dìtidh 'na chrìch do
'n àm so, agus 'na thoiseach do 'n nèo-
bhàsmhorachd ri teachd, anns am bi trùaill-
idheachd seachad,
44 Mì-stùamachd aig crìch, mi chreid-
imh air a gearradh as, fìreantachd a' fàs
suas, agus an fhìrinn ag éiridh 'n àird.
45 An sin, cha 'n urrainn duine sam bith
esan a theàrnadh a ta air a sgrios, no esan
a shàrachadh a fhuair a' bhùaidh.
46 Fhreagair mi an sin, agus thubhairt
mi, 'Se so mo chéud ràdh, agus mo ràdh
deireannach, gu'm biodh e ni b' fhèarr gu'n
an talamh a thoirt do Adhamh; air nèo,
an uair a thugadh dha e, gu 'n rachadh a
chumail o 'n pheacadh.
47 Oir ciod i a' bhuannachd do dhaoinibh
a nis 'san àm a ta làthair teachd bèo ann
an truime, agus an déigh a' bhais sealltuinn
air son peanais?
48 O thusa Adhaimh, Ciod a rìnn thu?
oir ged is tusa a pheacaich, cha do thuit thu
a' d' aonar, ach sinne uile a ta teachd ùait.
49 Oir ciod i a' bhuannachd dhuinne, ma
ghèalladh dhuinn àm nèo-bhàsmhor, an
uair a rìnn sinn na h-oibre a bheir thug-
ainn am bàs?
50 Agus gu 'm bheil dòchas siorruidh air
a ghèalltuinn dhuinn, an uair a tha sinn,
air duinn a bhi ro aingidh, air ar deanamh
'nar neoni?
51 Agus gu 'm bheil ionada-còmhnuidh
slàinte agus tearuinteachd air an tasgaidh
suas dhuinn, an uair a bha sinn a' teachd bèo
gu h-aingidh?
52 Agus gu 'm bheil glòir an Ti a 's Airde
air a cumail chum iadsan a dhìonadh a
chaith beatha chùramach, an uair a ghluais
sinne anns na slighibh a 's aingidh a ta idir
ann?
53 Agus gu 'm biodh pàras air a nochd-
adh, aig am bheil toradh a mhaireas gu
bràth, anns am bheil tearuinteachd agus
ìocshlaint, an uair nach ìnndrinn sinn a
steach ann?
54 (Oir ghluais sinn ann an ìonadaibh
mi-thaitneach.)
55 Agus gu 'm bheil aghaidhean na
muinntir a chleachd measarrachd a' deal-
rachadh os ceann nan réult, an uair a bhios
ar n-aghaidhean-ne ni's duibhe n'an dòrch-
adas?
56 Oir an uair a bha sinn a' teachd bèo,
agus a rìnn sinn aingidheachd, cha do
smuainich sinn gu 'n tòisichmaid ri fulang
air a shon an déigh a' bhàis.
57 An sin fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Is i so staid a' chatha, a chuireas an duine
a ta air a breith air an talamh;
58 Ma seadh, is gu' n toir e bùaidh, fuil-
ingidh e mar a thubhairt thu ; ach ma bheir
e bùaidh, gheibh e an nì sin a ta mise a' cur
an céill.
59 Oir is i so a' bheatha mu 'n do labhair
Maois ris an t-slùagh an uair a bha beatha
aige, ag ràdh, Dean roghainn do'n bheatha,
chum gu 'm bi thu bèo.
60 Gidheadh cha do chreid iad e, ni mò
na fàidhean 'na dhéigh ; ni h-eadh, no mise,
a labhair rìu ;
61 Chum nach biodh a' leithid do chud-
throm 'nan sgrios, 'sa bhios do dh' aòibhneas
os an ceann-san a thionndaidhear chum
slàinte.
62 Fhreagair mi an sin, agus thubhairt
mi, Tha fios agam, a Thighearna, gu 'n
goirear ris an an Ti a 's Airde Tròcaireach,
do bhrìgh gu 'n dean e tròcair orra-san
nach 'eil fathast air teachd chum an t-
sàoghail,
63 Agus orra-san mar an céudna a phill-
eas chum a lagh;
64 Agus gu 'm bheil e fad-fhulangach,
agus foighdinneach riù-san a pheacaich,
mar na créutairean aige fein;
65 Agus gu 'm bheil e tòirbheartach, oir
tha e deas gu tabhairt seachad, far am
bheilear a dhìth;
66 Agus gu 'm bheil e do mhòir thròcair, oir
tha e a' cur an tuilleadh agus an tuilleadh
thròcair ann an lìonmhorachd dhoibh-san
a ta làthair, agus a chaidh seachad, agus
mar an céudna dhoibh-san a ta chum teachd.
67 Oir mar cuir e a thòcairean ann an

lìonmhorachd, cha mhaireadh an saoghal
dhoibh-san a ta 'ga shealbhachadh.
68 Agus tha e a' maitheadh; oir mar
deanadh e so dheth mhaitheas fein, chum
gu 'm biodh iadsan a rìnn éuceartean air an
saoradh uatha, cha 'n fhanadh an deich-
eamh mìle earrainn do dhaoinibh idir bèo.
69 Agus, air da a bhi 'na bhreitheamh,
mar tugadh e maitheanas dhoibhsan a ta
air an slànuchadh le fhocal fein, agus an
lìonmhorachd àimhreitean a chur air cùl,
70 Cha bhiodh féudaidh e bhith ach àir-
eamh bheag do chuideachd gu 'n àireamh
air am fagail.

## CAIB. VIII.

AGUS fhreagair e mi, ag ràdh, Rìnn an
Ti a 's Àirde an saoghal so air son
mhòran, ach an saoghal ri teachd air son
bheagan.
2 Innsidh mi cosamhlachd dhuit, Esdrais;
Ceart mar a chuireas tu ceist air an talamh,
their e riut, gu'm bheil e' toirt seachad mò-
ran ùire dhe 'n bheil soithichean creadha
air an deanamh, ach beagan duslaich as am
bheil an t-òr a' teachd: ceart mar sin tha
dol a mach an t-saoghail so a ta làthair.
3 Tha mòran air an cruthachadh, ach
beagan air an tearnadh.
4 Mar so fhreagair mise, agus thubhairt
mi, Sluig sios ma ta, O m' anam, tuigse,
agus ith suas gliocas.
5 Oir dhèonaich thu cluas a thoirt, agus
tha thu toileach air fàisneachd a dheanamh:
oir cha 'n 'eil ùine ni 's faide agad na a
mhàin a bhi bèo.
6 O Thighearna, mar ceaduich thu dod'
sheirbhiseach, gu 'n dean sinn ùrnuigh a' d'
lathair, agus gu 'n toir thu sìol d'ar cridhe,
agus leasachadh d'ar tuigse, chum gu 'n tig
toradh uaith; ciamar a thig gach duine a
ta trùaillidh bèo, a ta' seasamh ann an àite
duine?
7 Oir tha thusa a' d' àonar, agus is sinne
uile aon obair do làmh, ceart mar a thubh-
airt thu.
8 Oir an ùair a dhealbhar an corp a nis
ann am bròinn na màthar, agus a bheir thu
dha bùill, tha do chréutair air a ghleidh-
eadh ann an teine agus uisge, agus rè naoi
mhiosan tha t-obair-sa a' giùlan led' chréu-
tair fein a dhealbhadh ìnnte.
9 Ach an nì sin a ghléidheas, agus a
ghléidhear, bithidh iad maraon air an tear-
nadh: agus an uair a thig an t-àm, bheir a'
bhrù sin a dhìonadh suas na nithe a chìnn
innte fein.
10 Oir dh' àithn thu bainne a bhi air a
thoirt a mach a' bùill a' chuirp, 'se sin r' a
ràdh, as na cìochaibh, an nì a 's e toradh
nan cìoch,
11 Chum gu 'n àraichear an nì sin a
dhealbhadh c' ar ùine, gus an dean thu
freagarrach e air son do thròcaire.
12 Thog thu suas e led' fhìreantachd, dh'
àraich thu e 'nad' lagh, agus dh' ath-leas-
aich thu e led' bhreitheanas.
13 Agus cuiridh tu as da mar do chréutair
fein, agus bèothaichidh tu e mar t-obair
fein.
14 Uime sin ma sgriosas tu esan a dhealbh-
adh le saothair co mòr, is furasd an ni, a
bhi air a shònrachadh led' àithne fein, gu 'm
biodh an ni sin a rinneadh air a ghleidh-
eadh tearuinte.
15 A nis, uime sin, a Thighearna, làbh-
raidh mi; a thaobh an duine gu coitchionn,
is tu fein a 's fearr fios: ach a thaobh do
shluaigh fein, air sgàth am bheil bròn orm;
16 Agus a thaobh t-òighreachd fein, air
son am bheil mi a' caoidh; agus a thaobh
Israeil, air son am bheil mi tùiriseach;
agus a thaobh Iacoib, air son am bheil
trioblaid orm;
17 Tòisichidh mi uime sin air ùrnuigh a
dheanamh a' d' fhiànuis fein, air mò shon
fein agus air an sonsan: oir tha mi' faicinn
nan tuisle againn fein a ta chòmhnuidh 'san
tìr.
18 Ach chùal mi luathas a bhreitheimh a
ta gu teachd.
19 Uime sin éisd rim' ghuth, agus tuig
mo bhriàthran, agus làbraidh mi 'nad' là-
thair. Is e so toiseach nam briàthar aig
Esdras, m' an tugadh suas e: agus thubh-
airt mi,
20 O Thighearna, thusa a ta'gabhail còmh-
nuidh ann an sìorruidheachd, a ta 'faicinn
o 'n àird nan nithe a ta air nèamh, agus
anns na spéuraibh;
21 Aig am bheil rìgh-chaithear uile
luachmhor; aig am bheil glòir do-thuig-
sinn; am fiànuis am bheil feachd nan aing-
cal 'nan seasamh le crith;
22 Aig am bheil seirbhis a ta fiosrach ann
an gaoith agus teine; aig am bheil t-fhocal
fìor, agus do bhrìathra seasmhach; aig am
bheil t-àithne làidir, agus t-òrdugh eagal-
lach;
23 Aig am bheil sealladh a thìormaicheas
suas na dòimhneachda, agus corruich a
bheir air na beanntaibh leaghadh air falbh;
nithe air am bheil an fhìrinn a' toirt fià-
nuis:
24 O éisd ri ùrnuigh do sheirbhisich, agus
thoir cluas do ìarrtas do chréutair fein:
25 Oir an cìan is bèo mi làbhraidh mi;
agus am feadh 'sa bhios tuigse agam freag-
raidh mi.
26 O na seall air peacannaibh do shlùaigh
fein, ach orra-san a nì seirbhis dhuit ann
am fìrinn.
27 Na gabh sùim do dh' ìnnleachdaibh
aingidh nan cinneach, ach an deagh-rùn

aca-san a ghléidheas do theisteis ann an
àmhghairibh.
28 Na sèall orrasan a ghlùais gu feàlltach
a' d' làthair ; ach cùimhnich orra-san a
ghabh èolas air t-eagal, a réir do thoile
fein.
29 Na biodh e a réir do thoil-sa iadsan a
sgrios a bha teachd bèo mar ainmhidhean ;
ach sèall orra-san a theagaisg gu soilleir do
lagh fein.
30 Na gabh corruich rìu-san a ta air am
meas ni 's miosa no na h-ainmhidhean ; ach
gràdhaich iadsan a ta 'cur an dòchais do
ghnàth 'nad' fhìreantachd agus 'nad' ghlòir
fein.
31 Oir tha sinne agus ar n-aithriche a'
fannachadh le h-éuslaintibh mar sin ; ach
d' ar taobh-ne a ta 'nar peacaich theirear
gu 'm bheil thu tròcaireach.
32 Oir ma tha toil agad trocair a dhean-
amh oirnn, theirear gu 'm bheil thu trò-
caireach, eadhon dhuinne aig nach 'eil oibre
sam bith fìreantachd.
33 Oir na fìreana, aig am bheil mòran
dheagh oibre air an tasgadh suas maille
riut, gheibh iad duais o 'n gnìomharaibh
fein.
34 Oir ciod e an duine, gu 'n gabhadh
tusa mithlachd dheth ? no ciod e ginealach
trùaillidh, gu 'm biodh tusa co searbh 'na
aghaidh ?
35 Oir le fìrinn cha 'n 'eil aon duine 'nam
measg a rugadh, nach d' rìnn gu h-àin-
gidh ; agus am measg nan tréibhdhireach
fein, cha 'n 'eil a h-aon nach deachaidh a'm
mearachd.
36 Oir 'san nì so, O Thighearna, tha t-
fhìreanteachd agus do mhaitheas air am
foillseachadh, ma bhios tu trocaireach
dhoibh-san aig nach 'eil dòchas dheagh
oibre.
37 An sin fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Beagan nithe labhair thu gu ceart, agus
bìthidh e a réir t-fhochla.
38 Oir gu cìnnteach cha smuainich mi air
an ìnntinn aca-san a pheacaich roimh 'n
bhàs, roimh 'n bhreitheanas, roimh sgrios ;
39 Ach ni mi gàirdeachas thar nàdar
nam fìrean, agus cùimhnichidh mi mar an
céudna an cuairt agus an slàinte, agus an
duais a gheibh iad.
40 Ceart mar a labhair mi a nis, thig e gu
crìch.
41 Oir ceart mar a chuireas an tuathan-
ach mòran sìl air an talamh, agus a shuidh-
icheas e mòran chràobh, agus gidheadh cha
d' fhàs an ni sin a chuireadh gu maith 'na
àm fein, ni mò a ghabh gach ni a shuidh-
icheadh frèumh ; ceart mar sin a ta e d' an
taobh-san a ta air an cur anns an t-saoghal :
cha bhi iad uile air an tearnadh.
42 Agus fhreagair mi an sin, agus thubh-
airt mi, Ma fhuair mi deagh-ghean, leig
leam labhairt.
43 Ceart mar a théid sìol an tuathanaich
a 'm mùgh, mar tig e nìos, agus mar faigh
e t-uisge-sa 'san àm iomchuidh, no mar thig
barrachd 'sa chòir uisge, agus gu 'm mìll se e ;
44 Ceart mar sin théid an duine a 'm mùgh
mar an céudna, a dhealbhadh led' làmh-
aibh-sa, agus a dh' ainmicheadh t-iomhaigh
fein, do bhrìgh gu 'm bheil thu cosmhuil
ris, air son an d' rìnn thu na h-uile nithe ;
agus shàmhlaich thu e ri sìl tuathanaich.
45 Na bi ann an corruich ruinn, ach
càomhain do shluagh fein, agus nochd
tròcair dod' òighreachd fein : oir tha thu
trocaireach dod' chréutair fein.
46 An sin fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Tha na nithe a ta làthair air son an ama
a ta làthair, agus nithe r' a teachd, air son
an ama ri teachd.
47 Oir thàinig thu tuilleadh 's gearr, do
bhrìgh gu 'm bheil cumhachd agad an
créatair a ghràdhhachadh ni 's mo na mise :
ach tharruing mi gu minic am fagus duit-
se, agus dàsan, ach ni h-eadh riàmh am
fagus do 'n nèo-fhìrean.
48 An so mar an céudna tha thu mìor-
bhuileach an làthair an Tì a 's Aìrde ;
49 Do bhrìgh gu 'n d' ùmhlaich thu thu
fein, mar bu chòir duit, agus nach do mheas
thu thu fein àiridh a bhi gu mòr air do
ghlòrachadh am measg nam fìrean ;
50 Oir nithear lìonmhorachd do thrùaigh-
ibh orra-san a chòmhnuicheas aig an àm
dheireannach anns an t-sàoghal, a' chiònn
gu 'n d' imich iad ann am mòr ùaill.
51 Ach tuig thusa air do shon fein, agus
ìarr a' ghlòir air an son-san a bhios cos-
mhuil riut.
52 Oir dhuit-sa tha pàras air fhosgladh,
cràobh na beatha air a suidheachadh, an t-
àm ri teachd air ullachadh, pailteas air a
dheasachadh, baile air a thogail, agus fois
air a ceadachadh, seadh maitheas agus
gliocas ìomlan.
53 Tha frèumh an uilc air a shéuladh
suas uait-sa, tha anmhuinneachd agus an
leòmann air am foluchadh uait, agus tha
truaillidheachd air teicheadh chum ifrinn
gu bhi air a dìchuimhneachadh ;
54 Tha àmhghairean seachad, agus aig a'
chrìch tha ionmhas na neo-bhàsmhorachd
air a nochdadh.
55 Agus air an aobhar sin na cuir an
tuilleadh cheistean a thaobh an lìonmhor-
achd slùaigh a théid a dhìth.
56 Agus an uair a ghabh iad a' chead,
thréig iad an Tì a 's Aìrde, smuainich iad
gu tàireil air a lagh, agus thréig iad a
shligheanna.
57 Os bàrr shaltair iad air na fìreanaibh
aige,

58 Agus thubhairt iad 'nan cridhe, nach
'eil Dia ann; seadh, agus sin le fios aca gur
éigin doibh am bàs fhaotuinn.
59 Oir mar gheibh na nithe sin, air an
tugadh iomradh, sibhse; mar sin tha tart
agus cràdh air an ullachadh air an son-san:
oir cha bi a thoil-san gu 'n tigeadh daoine
gu neoni:
60 Ach thrùaill iadsan a chruthaicheadh
an t-àinm aige-san a dhealbh iad, agus bha
iad mi-thàingeil dhàsan a dh' ullaich beatha
air an son:
61 Agus air an aobhar sin tha mo bhreith-
eanas a nis am fagus.
62 Cha do nochd mi na nithe sin do na h-uile
dhaoinibh, ach dhuit-se, agus do bheagan
cosmhuil riut. An sin fhreagair mi, agus
thubhairt mi,
63 Féuch, O Thighearna, a nis nochd thu
dhomh an lìonmhorachd mhìorbhuil a
thòisicheas tu air a dheanamh anns na
h-amannaibh deireannach: ach cuin, cha
do nochd thu dhomh.

## CAIB. IX.

FHREAGAIR e mi an sin, agus thubh-
airt e, Tomhais thusa an ùine gu cùr-
amach ìnnte fein: agus an uair a chìth thu
earrann do na comharaibh seachad, mu 'n
d' innis mi dhuit roimhe,
2 An sin tuigidh tu, gur e sin a' cheart
àm anns an tòisich an Tì a 's Airde air an
t-sàoghal a rinn e fhiosrachadh.
3 Air an aobhar sin an uair a chithear
critheanna-talmhainn agus buàireanna an
t-sluaigh anns an t-saoghal:
4 An sin tuigidh tu gu maith, gu 'n do
labhair an Tì a 's Airde mu na nithibh sin,
o na làithibh a bha romhad, eadhon o 'n
toiseach.
5 Oir ceart mar a ta toiseach agus deireadh
aig na h-uile a rinneadh anns an t-saoghal,
agus mar a ta an deireadh follaiseach;
6 Ceart mar so tha aig na h-amannaibh
mar an céudna aig an Tì a 's Aìrde céud-
thoiseacha so-thuigsinn, ann am mìor-
bhuilibh agus ann an oibribh cumhachdach,
agus na deireanna ann an crìochaibh agus
ann an comharaibh.
7 Agus gach neach a thearnar, agus aig
am bi comas gu dol as le oibribh fein, agus
le creidimh, trid an do chreid sibh,
8 Gleidhear esan o na cunnartaibh sin,
agus chìth e mo shlàinte 'nam thìr fein,
agus an taobh a stigh do 'm chrìochaibh
fein: oir naomhaich mi iad dhomh fein o 'n
toiseach.
9 An sin bithidh iadsan ann an staid mhu-
ladaich a mhi-bhuilich a nis mo shligh-
eanna: agus gabhaidh iadsan còmhnuidh
ann an àmhghairibh a thilg gu tàireil air
falbh iad.
10 Oir iadsan a shealbhaich nithe maithe
'nam beatha fein, agus nach d' fhuair èolas
orm-sa;
11 Agus iadsan aig an robh fuath dom'
lagh, an uair a bha fathast saorsa aca, agus
an uair a bha fathast àite aithreachais fos-
gailte dhoibh, nach do thuig e, ach a rìnn
tàir air;
12 Is éigìn dhoibh sin fios fhaotuinn air
an déigh a' bhàis le dòruinn.
13 Agus uime sin na biodh neònachas ort
ciamar, no c' uin a pheanasaichear an t-an-
diàdhaidh: ach faigh a mach ciamar a
thearnar am fìrean, leis am bheil an sao-
ghal, agus air son an do dhealbhadh an
saoghal.
14 An sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi,
15 Thubhairt mi a cheana, agus a nis tha
mi a' labhairt, agus làbhraidh mi e mar an
céudna an déigh so, gu 'm bheil mòran
tuilleadh ann dìubhsan a théid a dhìth, na
dìubhsan a bhios air an tearnadh;
16 Amhuil mar a tònn ni 's mo na sileag.
17 Agus fhreagair e mi, ag ràdh, Amhuil
mar a ta an t-achadh, mar sin mar an
céudna tha 'n sìol; mar a ta na blàthan,
mar sin tha mar an céudna na dathanna;
mar a ta am fear-oibre, mar sin mar an
céudna tha 'n obair; agus mar a ta an
tùathanach e fein, mar sin mar an céudna
tha 'n treabhachas: oir b' e àm an t-saogh-
ail a bh' ann.
18 Agus a nis, an uair a dh' ullaich mi
an saoghal, nach robh fathast air a dhean-
amh, eadhon air an sonsan gu còmhnuidh
a ghabhail ann a ta fathast bèo, cha do
labhair duine sam bith 'nam aghaidh.
19 Oir an sin bha gach aon ùmhal: ach a
nis, tha na cleachdannan aca-san a dhealbh-
adh anns an t-saoghal so a rinneadh, air an
trùailleadh le sìol maireannach, agus tha iad
'gan teasairginn fein le lagh nach gabh a
rànnsachadh a mach.
20 Mar so ghabh mi beachd air an t-sao-
ghal, agus, féuch, bha cunnart ann, a thaobh
nan ìnnleachd a thàinig a stigh ann.
21 Agus chunnaic mi, agus chàomhain mi
e gu mòr, agus ghléidh mi fìon-dhearc do 'n
bhagaid, agus meacan do shluagh mòr.
22 Uime sin rachadh am mòr-shluagh a
dhìth a rugadh gu dìomhain; agus rachadh
m' fhìon-dhearc a ghléidheadh, agus mo
mheacan; oir le sàothair mhòir rinn mi
ìomlan e.
23 Gidheadh, ma sguireas tu fathast
seachd làithean ni 's faide, (ach cha dean
thu trasgadh annta,
24 Ach théid thu dh' ìonnsuidh achaidh
do bhlàthaibh, far nach 'eil tigh sam bith
air a thogail, agus ithidh tu a mhàin do
bhlàthaibh an achaidh; na blais air feòil,

na òl fìon, ach ith na blàthan 'nan
aonar,)
25 Agus dean ùrnuigh ris an Tì a's Airde
an còmhnuidh, an sin thig mi, agus làbh-
raidh mi riut.
26 Uime sin chaidh mi air mo shlighe
do 'n achadh ris an goirear Ardat, ceart
mar a dh' àithn e dhomh; agus an sin
shuidh mi a'm measg nam blàth, agus dh'
ith mi do luibhibh an achaidh, agus leis an
lòn aca so shàsuicheadh mi.
27 An déigh sheachd làithean shuidh mi
air an fhéur, agus bha mo chridhe, mar a
bha e roimh sin, fo bhròn 'san taobh a
stigh dhìom.
28 Agus dh' fhosgail mi mo bhéul, agus
thòisich mi air labhairt an làthair an Tì a 's
Airde, agus thubhairt mi,
29 O Thighearna, thusa a ta 'gad' fhòill-
seachadh fein dhuinne dh' fhoillsicheadh
thu d' ar n-aithrichibh 'san fhàsach,
ann an àite far nach 'eil neach idir ag
imeachd, ann an ionad fàsail, an uair a
thàinig iad a mach as an Eiphit.
30 Agus labhair thu, ag ràdh, Eísd rium,
O Israeil; agus comharraich mo bhrìathra,
a shìl Iacoib:
31 Oir, féuch, tha mi a' cur mo lagh ann-
aibh, agus bheir e toradh a mach annaibh,
agus cuirear urram oirbh leis, a chaoidh.
32 Ach ar n-aithriche a fhuair an lagh,
cha do ghléidh iad e, agus cha do choimhead
iad m' òrduighean: agus ged nach deach-
aidh toradh do lagha-sa a dhìth, ni mò a
b' urrainn da, oir bu leat fein e;
33 Gidheadh chaidh iadsan a fhuair e a
dhìth, a chionn nach do ghléidh iad an nì
a chuireadh annta.
34 Agus, feúch, tha e 'na chleachd, an
uair a gheibh am fònn an sìol, no an cùan
an lòng, no soitheach idir bìadh na deoch,
air do 'n nì sin a bhi air dol a dhìth anns
an deachaidh a chuir, no thilgeadh,
35 Théid mar an céudna an ni sin a dhìth,
a chuireadh, no thilgeadh, no ghabhadh a
steach ann, agus cha 'n fhan e maille ruinn;
ach d' ar tàobh-ne cha do thachair so.
36 Oir sinne a fhuair an lagh théid sinn
a dhìth leis a' pheacadh, agus ar cridhe
mar an céudna a fhuair e.
37 Gidheadh cha téid an lagh a dhìth, ach
mairidh e 'na neart.
38 Agus an uair a labhair mi na nithe sin
'nam chridhe, shèall mi air ais lem' shùil-
ibh, agus air an taobh cheart chunnaic mi
boirionnach, agus, féuch, rinn i caoidh agus
gul, le guth àrd, agus bha i ro bhrònach
'na cridhe, agus bha 'n t-éudach aice air a
réubadh, agus bha lùaithre aice air a ceann.
39 An sin leig mi dhìom na smuainte a
bha annam, agus thìonndaidh mi rithe,
40 Agus thubhairt mi rithe, Ca 'rson a ta
thu a' gul? ca' rson a ta thu co brònach
'nad' ìnntinn?
41 Agus thubhairt i rium, A Mhàighstir,
leig cead dhomh, chum gun dean mi tuir-
eadh, agus gu 'n co'-chuir mi ri m' àmhghar
fein, oir tha mi ro mhuladach a 'm' ìnntinn,
agus air mo thoirt ro ìosal.
42 Agus thubhairt mi rithe, Ciod a ta 'cur
ort? innis domh.
43 Thubhairt i rium, Bha mise do sheir-
bhiseach neo-thorrach, agus cha robh duine
cloinne agam, ged bha fear-pòsda agam
deich bliadhna thar fhichead.
44 Agus rè nan deich bliadhna fichead
sin, cha d' rìnn mi a bheag a là agus a dh'
òidhche, agus gach uile ùair, ach m' ùrnuigh
ris an Tì a' s Airde.
45 An déigh dheich blìadhna fichead dh'
éisd Dia rìumsa do bhanoglach, sheall e air
mo thrùaigh, smuainich e air mo thrioblaid,
agus thug e dhomh mac; bha mi ro aoibh-
neach air a shon, mar a bha m' fhear-pòsda
mar an céudna, agus mo choimhearsnaich
uile; agus thug sin mòr urram do 'n Uile-
chumhachdach.
46 Agus dh' àraich mi e le saothair mhòir.
47 Uime sin an uair a dh' fhàs e suas, agus
a ràinig e gu ìnbh posaidh, rinn mi cùirm.

## CAIB. X.

AGUS thàinig e gu crìch, an uair a
chaidh mo mhac a steach d 'a sheòm-
air-bàinnse, thuit e sios, agus fhuair e bàs.
2 An sin thilg sinn bun os cèann na soluis,
agus dh' éirich mo choimhearsnaich uile
suas a thoirt comhfhurtachd dhomh: mar
so ghabh mi foise gu ruig òidhche an dara
là.
3 Agus thàinig e gu crìch, an uair a sguir
iad uile a thoirt comhfhurtachd dhomh,
chum gu 'm bithinn foisneach: an sin dh'
éirich mi suas air an òidhche, agus theich
mi, agus thàinig mi chum an achaidh so,
mar a ta thu 'faicinn.
4 Agus tha mi a nis a' cur romham nach
pìll mi chum a' bhaile, ach fuireach an so,
agus nach ith mi agus nach òl mi, ach
caoidh agus trasgadh a dheanamh an
còmhnuidh gus am faigh mi bàs.
5 An sin leig mi dhìom na smuaintean a
bh' agam, agus labhair mi rithe a 'm féirg,
ag ràdh,
6 O a bhean amaidich os ceann nan uile,
nach 'eil thu 'faicinn ar càoidh-ne, agus
ciod a dh' éirich dhuinn?
7 Mar a ta Sìon ar màthair làn do 'n uile
thruime, agus gu mòr air a h-irioslachadh,
a' deanamh caoidh ro ghoirt?
8 Agus a nis, a' faicinn gu 'm bheil sinn
uile ri caoidh agus brònach, oir tha sinn
uile ann an truime, am bheil thusa dòlasach
air son aoin ghin mhic?

9 Oir cuir a' cheist air an talamh, agus
innsidh e dhuit, gur esan bu chòir caoidh a
dheanamh air son tuiteim a mhòir shluaigh
a ta fàs air.
10 Oir thàinig na h-uile as an toiseach,
agus thig na h-uile as fathast, agus, féuch,
tha iad ach beag uile a' gluasad chum sgrios,
agus tha cuideachd mhòr diubh air an spìon-
adh a mach gu buileach.
11 Cò uime sin a nì barrachd càoidh na
esan, a chaill cuideachd co mòr, agus cha
tusa, a ta brònach air son aoin a mhàin?
12 Ach ma their thu rium, Cha 'n 'eil mo
bhròn-sa cosmhuil ri bròn na talmhainn, a'
chionn gu' n do chàill mi toradh mo bhrònn,
a thug mi mach le piàntaibh, agus a dh'
fhuiling mi le h-àmhghairibh;
13 Ach cha 'n ann mar so tha 'chùis
thaobh na talmhainn: oir a réir cleach-
daidh na talmhainn, teichidh a' mhòr-chuid-
eachd a ta làthair ann, mar a thàinig iad;
14 An sin, a deiream riutsa, Ceart mar a
thug thusa mach le saòthair; eadhon mar
sin thug an talamh mar an céudna a thor-
adh, 'se sin, an duine, eadhon o 'n toiseach,
dhàsan a dhealbh e.
15 A nis uime sin cùm do bhròn agad fein,
agus giùlan le deagh mhisnich an ni sin a
dh' éirich dhuit.
16 Oir ma dh' aidicheas tu gu 'm bheil
sònrachadh Dhé ceart, gheibh thu do mhac
fein ri ùine, agus molar thu am measg
bhan.
17 Uime sin thoir am baile ort chum t-
fhear-pòsda.
18 Agus thubhairt i rium, Cha dean mi
sin: cha téid mi do 'n bhaile, ach an so
gheibh mi bàs.
19 Uime sin thòisich mi air labhairt ni 's
faide rithe, agus thubhairt mi,
20 Na dean sin, ach bi air do chomhair-
leachadh leam-sa: oir cia lìon nàmhaid
th' aig Sìon? gabh comhfhurtachd a
thaobh àmhghair Ierusaleim.
21 Oir tha thu 'faicinn gu 'm bheil ar n-
ionad-nàomh-ne air fhàsachadh;
22 Tha ar saltair air a thilgeadh air an
làr, tha ar n-òran air a chuir 'na thosd, tha
ar n-aoibhneas aig crìch, solus ar còinnleir
air 'smàladh as, àirc ar coimhcheangail air
a milleadh, ar nithe naomha air an truaill-
eadh, agus tha 'n t-àinm a thugadh oirnn
ach beag air a mhi-naomhachadh: tha ar
clann air an cur gu nàire, ar sagartan air
an losgadh, ar Lebhithich air dol gu
bràighdeanas, ar n-òighean air an truaill-
eadh, agus ar mnài air an èigneachadh: tha
ar daoine ionraic air an giùlan air falbh, ar
leanabain air am milleadh, ar n-òganaich
air an toirt do dhaorsa, agus ar daoine làidir
air an deanamh dìblidh;
23 Agus, ciod a 's mò na na h-uile, chàill
séul Shioin a nis urram fein, oir thugadh
suas e do làmhaibh na muinntir sin aig am
bheil fùath dhuinn.
24 Agus uime sin crath dhiot do mhòr-
thruime, agus cuir an lìonmhorachd àmh-
ghair air falbh, chum gu 'm bi an Uile-
chumhachdach tròcaireach dhuit a rìs, agus
gu 'n tabhair an Tì a 's Àirde dhuit fois
agus tàmh o' d' shàothair.
25 Agus thàinig e gu crìch, an uair a bha
mi ag imeachd maille rithe, féuch, dheàl-
raich a gnùis gu grad, gu ro shoilleir, agus
bha a gnuis loinnearach, air chor is gu 'n
robh mi fo eagal roipe, agus smuainich mi
ciod a dh' fhéudadh a bhi ann.
26 Agus, féuch, gu h-obann rìnn i glaodh
mòr, ro eagallach; air achd is gu 'n do
chriothnaich an talamh le fùaim na mnà.
27 Agus shèall mi, agus féuch, cha do
nochd a' bhean i fein domh tuilleadh; ach
bha baile air a thogail, agus nochd àite mòr
e fein o na bunaitibh: an sin bha eagal
orm, agus ghlaodh mi le guth àrd, agus
thubhairt mi,
28 C' àit am bheil an t-aingeal Uriel, a
thàinig a' m' ionnsuidh air tùs, oir thug e
orm tuiteam gu tric ann an nèulaibh, agus
tha mo chrìoch air a tionndadh gu trùaillidh-
eachd, agus m' ùrnuigh gu h-achmhasain.
29 Agus an uair a bha mi 'labhairt nam
brìathar so, féuch, thàinig e d' am ionn-
suidh, agus sheàll e orm.
30 Agus, féuch, luidh mi mar aon a thug
suas an dèo, agus thugadh uam mo thuigse:
agus ghlac e mi air an làimh dheis, agus
thug e comhfhurtachd dhomh, agus chuir
e air bònn mi, agus thubhairt e rium,
31 Ciod a ta cur ort? agus c' arson a ta
thu co mi-fhoisneach? agus c' arson tha
trioblaid air do thuigse, agus smuainte do
chridhe?
32 Agus thubhairt mise, A chionn gun do
thréig thu mi, agus gidheadh rìnn mi a réir
do bhriathar, agus chaidh mi do 'n achadh,
agus, féuch, chunnaic mi, agus tha mi fath-
ast a' faicinn, an ni nach urrainn mi a chur
an céill.
33 Agus thubhairt e rium, Seas suas gu
fearail, agus bheir mi comhairle ort.
34 An sin thubhairt mise, Labhair air
adhairt, a thighearn, a' m' thimchioll;
gidheadh na tréig mi, air eagal gu 'm bàs-
aich mi as éu' gais dòchais.
35 Oir chunnaic mi an nì sin nach b' aithne
dhomh, agus tha mi a' clùinntinn an ni air
nach 'eil fios agam.
36 An e gu 'm bheil mo thuigse air a
mealladh, no m' anam ann am brùadair?
37 A nis uime sin, guidheam ort, gu 'm
fòillsich thu an sealladh so dod' shéirbhis-
each.
38 Fhreagair e mi an sin, agus thubhairt

e, Eisd rium, agus ìnnsidh mi dhuit, agus
cuiridh mi an céill duit ca' rson a ta thu
fo eagal: oir fòillsichidh an Tì a 's Aìrde
dhuit iomadh ni ùaigneach.
39 Chunnaic e gu 'm bheil do shlighe
ceart; oir tha thu fo bhròin an còmhnuidh
air son do shlùaigh, agus a' deanamh mòr-
chaoidh air son Shioin.
40 'Se so uime sin a 's ciall do 'n t-seall-
adh a chunnaic thu o cheann ghoirid:
41 Chunnaic thu boirionnach a' caoidh,
agus thòisich thu air comhfhurtachd a
thoirt dhi:
42 Ach a nis cha 'n fhaic thu àogas na
mnà sin tuilleadh, ach nochdadh dhuit baile
air a thogail.
43 Agus do bhrìgh gu 'n d' innis i dhuit
mu bhàs a mic; 'se so am mìneachadh:
44 'Si a bhean so a chunnaic thu, Sion;
agus do bhrìgh gu 'n dubhairt i riut, eadh-
on ise a chunnaic thu mar bhaile air a
thogail,
45 Do bhrìgh, a deiream, gu 'n dubhairt i
riut, gun robh i neo-thorrach rè dheich
bliadhna fichead: 'siad sin na deich bliadh-
na fichead anns nach tugadh suas ìobairt
sam bith ann.
46 Ach an déigh dheich bliàdhna fichead
thog Solamh am baile, agus thàirg e ìobair-
tean: agus an sin rug an neo-thorrach
mac.
47 Agus do bhrìgh gu 'n dubhairt i riut,
gu 'n d' àraich i e le saothair: b' e sin an
tuineachas ann an Ierusalem.
48 Ach do bhrìgh gu 'n dubhairt i riut,
Gu 'n d'éirich do mo mhac tuiteam fhao-
tuinn, agus bàsachadh, 'nàm da teachd d' a
sheòmar-bàinnse: b'e so an sgrios a thàinig
air Ierusalem.
49 Agus, féuch, chunnaic thu a coslas:
agus do bhrìgh gu 'n d' rìnn i caoidh air son
a mic, thòisich thu air còmhfhurtachd a
thoirt di: agus a thaobh nan nithe sin a
thachair, tha iad gu bhi air am fosgladh
suas duit.
50 Oir a nis tha 'n Tì a 's Aìrde a' faicinn
gu 'm bheil thu do rìreadh ri bròn, agus o
t-uile chridhe a' fulang air a son, mar sin
dh' fhoillsich e dhuit soilleireachd a glòir-
san, agus caomhalachd a maise:
51 Agus uime sin dh' ìarr mi ort fantuinn
anns an achadh, far nach do thogadh tigh
idir.
52 Oir bha fios agam gun nochdadh an
Tì a 's Aìrde so dhuit:
53 Uime sin dh' àithn mi dhuit a dhol do
'n achadh, far nach robh bunait togalach
sam bith.
54 Oir anns an àite 'sam bheil an Tì a 's
Aìrde a' tòiseachadh air a bhaile fein a
nochdadh, cha 'n 'eil e comusach do dh'
aitreamh duine sam bith seasamh.
55 Agus uime sin na biodh eagal ort, na
biodh do chridhe fo gheilt, ach rach a stigh,
agus faic maise agus mòrachd na togalach,
a mhèud 'sas urrainn do shùilean fhaic-
inn:
56 Agus an sin cluinnidh tu a mhèud 'sas
urrainn do chlùasaibh a thoirt fa' near.
57 Oir tha thu beannaichte os cèann
mhòrain, agus tha thu air do ghàirm maille
ris an Ti a 's Airde; mar nach 'eil mòran.
58 Ach maireach air an òidche fanaidh tu
an so;
59 Agus mar so nochdaidh an Ti a's
Aìrde dhuit seallanna air na nithibh àrda
a ni an Tì a 's Aìrde orrasan a ta chòmh-
nuidh air an talamh anns na làithibh deir-
eannach. Mar so chodail mi an òidhche sin
agus òidhche eile, mar a dh' àithn e dhomh.

## CAIB. XI.

AN sin chunnaic mi brùadar, agus,
féuch, thàinig a nios o 'n chùan iol-
aire, aig an robh da sgìath dhéug iteagach,
agus tri cìnn.
2 Agus chunnaic mi, agus, féuch, sgaoil i
a sgìathan thairis air an talamh air fad,
agus shéid uile ghàothan na h-ìarmailte
oirre, agus chruinnicheadh r' a chéile iad.
3 Agus dh' amhairc mi, agus a mach as a
h-iteagaibh dh' fhàs iteagan eile 'nan agh-
aidh; agus chìnn iad 'nan iteagaibh beaga
agus fàoine.
4 Ach bha a cìnn aig foise: bha 'n cèann
'sa mheadhon ni's mò na càch, agus leig i e
an taice na cuid eile.
5 Os bàrr dh' amhairc mi, agus, féuch,
dh' itealaich an iolaire le a h-iteagaibh,
agus rìoghaich i air an talamh, agus thairis
orrasan a bha a chòmhnuidh ann.
6 Agus chunnaic mi gu 'n robh na h-uile
nithe fo nèamh ùmhal di, agus cha do
labhair duine sam bith 'na h-aghaidh, ni h-
eadh, fìu aon chréutair air an talamh.
7 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch, dh'
éirich an iolaire air a spuir, agus labhair i
ri a h-iteagaibh, ag ràdh,
8 Na dean faire uile còmhladh; coidleadh
gach aon 'na àite fein, agus deanadh iad
faire, mu 'n seach:
9 Ach biodh na cìnn air air an gleidheadh
gu deireadh.
10 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch, cha
deachaidh an fhuaim a mach as a cìnn, ach
a' meadhon a cuirp.
11 Agus dh' àireamh mi a h-iteagan tar-
suing, agus, féuch, bha ochd ann diùbh.
12 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch, air
an taobh dheis dh' éirich aon iteag, agus
rìoghaich i thar an talamh uile;
13 Agus thachair e, an uair a rìoghaich i,
gu 'n d' thainig a' chrìoch aige, agus cha 'n
fhacas ionadsan ni 's mò: mar sin sheas an

ath té suas, agus rìoghaich i, agus bha aice
ùine mhòir;
14 Agus thachair e, an ùair a rìoghaich i,
gu 'n d' thainig a crìoch-san mar an
céudna, mar a' chéud té, air chor is nach
fhacas i ni 's mò.
15 An sin thàinig guth d'a h-ìonnsuidh,
agus thubhairt e,
16 Eísd, thusa, aig an robh ùachdaran-
achd co fada thar ån talamh: so tha mi ag
ràdh riut, mu 'n tòisich thu air do nochdadh
fein tuilleadh,
17 Cha rnig neach idir 'nad' dhéigh air
an ùine agad-sa, ni mo chum a dhàrna
leth.
18 An sin dh' éirich an treas té, agus
rìoghaich i mar an aon eile a chaidh air
thoiseach, agus cha do nochdadh ni 's mò i.
19 Mar so thachair a thaobh an ìomlain,
aon an déigh a' chéile, air chor is gun do
rìoghaich gach aon, agus an sin cha'n fhacas
i nìs mo.
20 An sin dh'amhairc mi, agus, féuch, ri
h-ùine sheas na h-iteagan a lean suas air an
tàobh dheise, chum gu 'n rìaghladh iad
mar an céudna; agus rìaghail cuid dhiùbh,
ach an ceann tacain cha'n fhacas iad nis
mò.
21 Oir chuireadh cuid dhiùbh suas, ach
cha do rìaghail iad.
22 An déigh so shèall mi, agus, féuch,
cha 'n fhacas an dà iteag dhéug tuilleadh,
no'n dà iteag bheag;
23 Agus cha robh tuilleadh air corp na
h-iolaire, ach na tri cìnn a bha ri taice,
agus sea sgìathan beaga.
24 An sin chunnaic mi mar an céudna,
gu'n do dhealaich dà iteag bheag iad fein
o na sea, agus dh' fhan iad fo'n cheann a
bha air an tàobh dheis: oir dh' fhan a chei-
thir 'nan àite fein.
25 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch,
smùainich na h-iteagan a bha fo'n sgéith
air iad fein a chur suas, agus air an ùach-
daranachd a bhi aca.
26 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch,
chuireadh suas a h-aon, ach an tiota cha 'n
fhacas ni 's mo i.
27 Agus bha an dara té ni 's luàithe air
falbh na chéud té.
28 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch,
smùainich na dhà a dh' fhuirich, annta fein
mar an céudna air riòghachadh:
29 Agus an uair a smuainich iad mar so,
féuch, dhùisg aon do na cìnn a bha aig
foise, 'se sin, an t-aon a bha 'sa mheadhon;
oir bha e sin ni 's mò a'm mèud n' an dà
chèann eile.
30 Agus an sin chunnaic mi gu 'n robh an
dà cheànn eile air an àonachadh ris.
31 Agus, féuch, bha 'n cèann air a
thìonndaidh maille riùth-san a bha cuid ris,
agus dh' ith e suas an dà iteag le'm bu
mhìann rìoghachadh.
32 Ach chuir an ceànn so an talamh uile
fo eagal, agus le mòr-shàruchadh riàghail
e ann, os an ceann-san uile a bha chòmh-
nuidh air an talamh; agus bha ùachdaran-
achd an t-sàoghail aige ann an tomhas
ni 's mò na aig na sgiàthaibh a bh' ann air
fad.
33 Agus an déigh so dh' amhairc mi,
agus, féuch, chaidh an ceann a bha 'sa
mheadhon gu grad as an t-sealladh, mar a
rinn na sgìathan.
34 Ach dh' fhuirich dà cheànn, a bha'
riàghladh air an dòigh chéudna air an ta-
lamh, agus orra-san a bha chòmhnuidh
ann.
35 Agus shèall mi, agus, féuch, dh' ith an
cèann a bha air an taobh dheis suas an
ceann a bha air an taobh chlì.
36 An sin chùal mi guth, a thubhairt
rium, Seàll romhad, agus beachd-smùainich
air an ni a ta thu a' faicinn.
37 Agus dh' amhairc mi, agus féuch, bha
e mar leòmhan béucach air a rùagadh a
mach as a' choille: agus chunnaic mi gun
do chuir e mach guth duine chum na h-io-
laire, agus thubhairt e,
38 Eísd thusa, làbhraidh mi riut, agus
their an Ti a 's Aìrde riut,
39 Nach tusa esan a ta làthair dheth na
ceithir bheathaichibh, a rinn mi gu bhi'
rìoghachadh 'nam' shàoghal, chum gu 'n ti-
geadh deireadh nan àimsir aca trompa-san?
40 Agus thàinig an ceathramh aon, agus
thug e buaidh air na h-uile bheathaichibh
a chaidh thairis, agus aig an robh cumh-
achd thar an t-saoghal, le mòr-eagail, agus
thairis air uile chuairt na talmhainn, le
mòr-shàruchadh aingidh; agus rè na h-
ùine so ghabh e còmhnuidh air an talamh
le ceilg.
41 Oir cha tug thu breitheanas air an t-
saoghal le fìrinn.
42 Oir thug thu àmhghar air a mhacanta,
chiùrr thu an siòchail, ghràdhaich thu na
bréugairean, agus mhìll thu na h-ionada-
còmhnuidh aca-san a thug a mach toradh,
agus thilg thu sios na ballachan aca-san
nach d' rinn lochd idir ort.
43 Uime sin tha do dheanadas éucorach
air dol suas chum an Tì a 's Airde, agus t-
uàill chum an Uile-chumhachdaich.
44 Shèall an Ti a 's Airde mar an céudna
air na h-amannaibh ùaibhreach, agus,
féuch, tha iad air an crìochnachadh, agus a
ghraneileachdan air an coìmhlionadh.
45 Agus uime sin, thusa iolaire, na faicear
tuilleadh thu, na do sgiàthan òillteil, na t-
iteagan aingidh, na do chìnn ghàmhlasach,
na do spuir mhìllteach, na do chorp shuar-
ach uile;

46 Chum gu 'm bi an talamh gu léir air
ath-ùrachadh, agus gu 'n tig e air ais, air da
a bhi air a shàoradh o t-àinneart-sa, agus
gu 'm féud dòchas a bhi aige ri breitheanas
agus tròcair o 'n tì a rìnn e.

## CAIB. XII.

AGUS thainig e gu crìch, an uair a
labhair an leòmhan na brìathra sin
ris an iolaire, chunnaic mi,
2 Agus, féuch, cha 'n fhacas ni 's mò an
ceann a dh' fhuirich, no na ceithir sgìathan,
agus chaidh an dithis d' a ìonnsuidh, agus
chuir iad suas iad fein a rìoghachadh, agus
bha an rìoghachd-san beag, agus làn bùair-
eis.
3 Agus chunnaic mi, agus, féuch, cha 'n
fhacas ni 's mò iad, agus loisgeadh corp na
h-iolaire air fad, air chor is gu 'n robh an
talamh fo eagal mòr: an sin dhùisg mi a'
trioblaid agus nèul m' ìnntinn, agus a' eagal
mòr, agus thubhairt mi rim' spiorad,
4 Féuch, rinn thu so orm-sa, 'nàm duit a
bhi rànnsachadh a mach shlighean an Ti
a 's Airde.
5 Féuch, tha mi fathast airsneileach a 'm
ìnntinn, agus ro lag a 'm spiorad; agus cha
'n 'eil ach beag neart annam, a thaobh an
eagail mhòir leis an do chuireadh geilt orm
an nochd.
6 Air an aobhar sin guidhidh mi a nis air
an Tì a 's Aìrde, chum comhfhurtachd a
thoirt domh chum na crìche.
7 Agus thubhairt mi, A Thighearna, aig
am bheil ùachdaranachd, ma fhùair mi
deagh-ghean a' d' làthair, agus ma tha mi
air m' fhìreanachadh leat-sa air thoiseach
air mhòran eile, agus ma tha m' ùrnuigh
gu 'n teagamh air dol suas a 'm fìanuis do
ghnúis-sa;
8 Tabhair uime sin comhfhurtachd dhomh,
agus nochd dhomhsa do sheirbhiseach am
mìneachach, agus an t-atharrachadh so-
thuigsinn aig an t-sealladh eagallach so,
chum gu 'n toir thu comhfhurtachd iomlan
do m' anam.
9 Oir mheas thu airidh mi air na h-
amanna deireannach a nochdadh dhomh.
10 Agus thubhairt e rium, 'Se so mìneach-
adh an t-seallaidh:
11 'Si an iolair, a chunnaic thu a' teachd a
nìos o 'n chùan, an rìoghachd a chunncas
ann an sealladh do bhràthar Dhanieil.
12 Ach cha do mhìnicheadh dhàsan e,
uime sin a nis leagam ris e dhuit-se.
13 Féuch, thig na làithean, anns an éirich
rìoghachd suas air an talamh, agus bithidh
eagal ann roipe os ceann gach uile rìogh-
achd a bha air thoiseach oirre.
14 Agus rìoghaichidh a dhà dhéug rìgh-
rean ìnnte, gach aon an déigh a' chéile:
15 Agus dhiùbh go tòisichidh an dara h-
aon air rìoghachadh, agus bithidh barrachd
aimsire aige na aig a h-aon do 'n dhà
dhéug.
16 Agus 'se so tha 'n dà sgìath dhéug a'
ciàllachadh, a chunnaic thu.
17 Agus a thaobh a' ghutha a chual thu
làbhairt, agus nach faca tu a' dol a mach as
na cìnn, ach o mheadhon a' chuirp, 'se so am
mìneachadh;
18 Gu 'n éirich comhstrighean mòra, an
déigh ama na rìoghachd sin, agus bithidh i
ann an cunnart tuiteam: gidheadh cha tuit
i an sin, ach aisigear i a rìs chum a tois-
each.
19 Agus do bhrìgh gu 'm fac thu na h-
ochd iteagan beaga ìochdarach an sàs ri a
sgiàthaibh, 'se so am mìneachadh;
20 Gu 'n éirich annsan ochd rìghrean, aig
nach bi ach amanna beaga, agus am blìadh-
naichean sìubhlach.
21 Agus théid dithis aca a dhith, an uair
a thig an ùine mheadhonach am fagus:
gleidhear ceathrar gus am bi an crìoch a'
teachd am fagus; ach gleidhear dithis chum
na crìche.
22 Agus do bhrìgh gu 'm fac thu tri cìnn
an taice, 'se so am mìneachadh;
23 'Na làithibh deireannach togaidh an
Ti a 's Airde suas tri rìoghachdan, agus
ath-nùadhaichidh e iomadh ni annta, agus
bithidh uachdaranachd na talmhainn aca,
24 Agus na mùinntir sin a ta chòmh-
nuidh annu, le mòr-shàruchadh, os an ceànn-
san uile a bha rompa: uime sin goirear
cìnn na h-iolaire riù.
25 Oir is sin ìadsan a choimhlionas an
aingidheachd aige, agus a chrìochnaicheas
an deireadh aige.
26 Agus do bhrìgh gu 'm fac thu nach do
nochd an ceann mòr e fein tuilleadh, tha
sin a' ciallachadh gu 'm bàsaich a h-aon
diubh air a leabaidh, agus sin le péin.
27 Oir an dithis a ta thairis màrbhar leis
a' chlaidheamh iad.
28 Oir ithidh claidheamh an aoin, suas an
t-aon eile, ach mu dheireadh tuitidh e fein
leis a' chlaidheamh.
29 Agus do bhrìgh gu 'm faca tu dà iteag
fo nan sgìathan, a ta dol thairis air a'
cheann, a ta air an taobh dheis,
30 Tha e a' ciallachadh, gur sin iadsan a
ghléidh an Tì a 's Aìrde chum an crìche:
'si so an rìoghachd bheag, agus làn triob-
laid, mar a chunnaic thu.
31 Agus an leòmhan a chunnaic thu ag
éiridh suas as a' choille, agus a' béucaich,
agus a' labhairt ris an iolaire, agus a' toirt
achmhasain dhi air son a nèo-fhìreant-
achd, leis na brìathraidh sin uile a chuàl
thu;
32 Is e so an t-aon-ùngta, a ghléidh an
Ti a 's Aìrde air an son, agus air son an

aingidheachd, chum na criche: bheir esan
achmhasan dhoibh, agus cronaichidh se iad
air son an cruadhais-cridhe.
33 Oir suidhichidh se iad air a bhéulaobh
bèo anns a bhreitheanas, agus bheir e
achmhasan doibh, agus ceartaichidh e iad.
34 Oir saoraidh e a' chuid eile do 'm
shlùagh-sa le tròcair, iadsan a ghleidheadh
air mo chrìochaibh, agus ni e aoibhneach
iad gus an tig là a' bhreitheanais, mu 'n do
labhair mi riut o 'n toiseach.
35 Is e so am brùadar a chunnaic thu,
agus 'siad so na cìallan aige.
36 Is tusa 'nad aonar a bha freagarrach
chum fios fhaotuinn air diòmhaireachd so
an Tì a 's Airde.
37 Uime sin sgrìobh ann an leabhar na
nithe sin uile a chunnaic thu, agus foluich
iad:
38 Agus teagaisg iad dhoibhsan a ta glic
do 'n t-sluagh, aig am bheil cridheachan,
mar a ta fios agad, a dh' fhéudas na diòmh-
arachda sin a thuigsinn agus a ghleidheadh.
39 Ach fuirich thusa fein an so fathast
seachd làithean tuilleadh, chum gu 'n noch-
dar duit ge b' e ni a dheònaicheas an Ti a 's
Airde a chur an céill duit. Agus le sin
dh' fhalbh e.
40 Agus thàinig e gu crìch, an uair a
chunnaic an sluagh uile gu 'n deachaidh na
seachd làithean thairis, agus nach tàinig
mise a rìs do 'n bhaile, chruinnich iad uile
cuideachd, o 'n neach a 's lugha chum an
neach a 's mò, agus thàinig iad a 'm ìonn-
suidh, agus thubhairt iad,
41 Ciamar a chuir sinn òilbheum ort?
agus ciod an t-olc a rinn sinn 'nad' aghaidh,
gu 'n do thréig thu sinn, agus gu 'm bheil
thu 'nad' shuidh 'san ionad so?
42 Oir dh' fhàgadh thusa 'nad aonar do na
fàidhibh uile maille ruinn, mar bhagaid an
fhìon-fhogaraidh, agus mar chòinnleir ann
an ionad dòrch, agus mar chaladh no lòng
air an teasairginn o 'n doinionn.
43 Nach leòir na trùaighean a thàinig
oirnn a cheana?
44 Ma thréigeas tu sinn, nach mòr ni 's
fearr a bhiodh e dhuinn, n' am biomaid mar
an céudna air ar losgadh ann am meadhon
Shioin?
45 Oir cha 'n' eil sinne ni 's fearr na iadsan
a bhàsaich an sin. Agus ghuil iad le guth
àrd. An sin fhreagair mi iad, agus thubh-
airt mi,
46 Biodh deagh mhisneach agad, O Is-
raeil; agus na bi fo thruime, thusa a thigh
Iacoib:
47 Oir tha thu aig an Ti a 's Airde air
chùimhne, agus cha do dhichùimhnich an
t-Uile-chumhachdach thu ann am bùair-
eadh.
48 Air mo shonsa dheth, cha do thréig mi
thu, ni mò an deachaidh mi air falbh uait;
ach tha mi air teachd chum an àite so, a
dheanamh ùrnuigh air son fàsachaidh Shi-
oin, agus a dh' ìarraidh trocaire air son
staide iosail bhur n-ionaid naoimh.
49 Agus a nis thugadh gach aon agaibh
bhur dachaidh oirbh, agus an dèigh nan
làithean sin thig mi d' ur n-ìonnsuidh.
50 Mar sin thug an sluagh am baile orra,
mar a dh' àithn mi dhoibh:
51 Ach dh' fhuirich mise fathast anns na
h-achaibh seachd làithean, mar a dh' àithn
an t-aingeal dhomh; agus anns na làithibh
sin cha d' ith mi ach a mhain do bhlàthaibh
na macharach, agus bha na luibheanna 'nan
lòn dòmh.

## CAIB. XIII.

AGUS thàinig e gu crìch an déigh
sheachd làithean, gu 'n do bhrùadair
mi brùadar air an òidhche:
2 Agus, féuch, dh' éirich gaoth o 'n chùan,
chum gu 'n do ghluais e a thonnan gu léir.
3 Agus dh' amhairc mi, agus, féuch, dh'
fhàs an duine làidir leis na mìltibh o
nèamh: agus an uair a thionndaidh e a
ghnùis gu amharc, chriothnaich na h-uile
nithe a chunncas fodha.
4 Agus ge b' e cuin chaidh an guth a
mach as a bhéul, las iadsan uile a chual a
ghuth, amhuil mar a fhàilnicheas an talamh
an uair a fhairicheas e an teine.
5 Agus an déigh so dh' amhairc mi, agus,
féuch, chruinnicheadh r' a cheile cuideachd
do-àireamh dhaoine, o cheithir ghaothaibh
nèimhe, a cheannsachadh an duine a thàinig
a mach as a' chùan.
6 Ach dh' amhairc mi, agus, féuch, ghèarr
e mach dha fein béinn mhòir, agus dh' itea-
laich e suas d' a h-ìonnsuidh.
7 Ach bu mhìann leam an t-àit no 'n t-
ionad as an do ghèarr e a' bhéinn fhaicinn,
agus cha b' urrainn mi.
8 Agus an déigh so dh' amhairc mi, agus
féuch, bha iad-san uile gu mòr fo eagal a
chruinnich r' a chéile chum a cheannsach-
adh, agus an déigh sin bha a' chridhe aca
cogadh a dheanamh.
9 Agus, féuch an uair a chunnaic e gairge
na cuideachd a thàinig, cha do thog e a
làmh, ni mò a chùm e claidheamh, no inn-
eal cogaidh sam bith.
10 Ach a mhàin chunnaic mi gu 'n do
chuir e a mach as a bhéul mar gu 'm biodh
séideadh teine, agus a mach as a bhilibh
anail lasarrach, agus as a theanga thilg e
mach sradan agus doinionna.
11 Agus bha iad uile air am masgadh air
feadh a' cheile; an séideadh teine, an anail
lasarrach, agus an doinionn mòr; agus thuit
iad le h-ain-neart air a' mhòr-chuideachd a
bha uimichte gu cogadh, agus loisg iad suas

gach aon, do bhrìgh air ball nach fhacas a'
bheag do 'n chuideachd do-àireamh sin, ach
a mhàin duslach agus faile na deataich: an
uair a chunnaic mi so bhuail eagal mi.
12 An déigh sin chunnaic mi an duine
céudna a' teachd a nuas o 'n bhéinn, agus
a' gàirmeadh d' a ionnsuidh mòr-chuideachd
shìochail eile.
13 Agus thàinig sluagh mòr d' a iònn-
suidh, dhe 'n robh cuid aoibhneach, cuid
bròнach, cuid dhiubh ceangailte, agus thug
cuid eile leò deth na nithibh a thairgeadh
suas; an sin bha mi tìnn le mòr eagal, agus
dhùisg mi, agus thubhairt mi,
14 Nochd thu dod' sheirbhiseach na
miòrbhuilean sin o 'n toiseach, agus mheas
thu airidh mi chum gabhail rim' ùrnuigh:
15 Nochd dhomh a nis fathast mìneach-
adh a' bhrùadair so.
16 Oir mar a ta mi' breithneachadh 'nam
thuigse, is an-aoibhinn dhoibh-san a dh'
fhàgar anns na làithibh sin! agus is an-
aoibhinn ni 's mò dhoibhsan nach bi air am
fàgail air deireadh!
17 Oir bha iadsan nach d' fhàgadh ann
an truime.
18 A nis tha mi 'tuigsinn nan nithe tha
air an tasgaidh suas anns na làithibh deir-
ionnach, a thachaireas dhoibh-san, agus d'
an tàobh-san a dh' fhagar air dheireadh.
19 Uime sin tha iad air teachd chum
chunnarta mòra, agus iomadh éigin, amh-
uil mar a chuir na bruadairean sin an céill.
20 Gidheadh tha e ni 's fhasa dhàsan
a ta ann an cunnart teachd chum nan nithe
sin, na teicheadh air falbh mar neùl a mach
as an t-saoghal, agus gu 'n na nithe sin
fhaicinn a thachaireas anns na làithibh
deireannach. Agus fhreagair e mi, agus
thubhairt e,
21 Nochdaidh mi dhuit mìneachadh an t-
seallaidh, agus fosgailidh mi dhuit an ni
sin a ta thu ag iàrraidh.
22 Do bhrìgh gu 'n do labhair thu umpa-
san a dh' fhàgadh air dheireadh, 'se so am
mìneachadh:
23 Esan a chuireas suas leis a' chunnart
'san àm sin, gléidhidh se e fein; agus is
iadsan a ta air tuiteam ann an cunnart,
iadsan aig am bheil oibre, agus creidimh a
thaobh an Uile-chumhachdaich.
24 Biodh fios agad uime sin air so, gu 'm
bheil iadsan a dh' fhàgar air dheireadh ni 's
beannaichte na iadsan a ta màrbh.
25 'Se so a 's ciàll do 'n t-sealladh; Do
bhrìgh gu 'm fac thu duine 'teachd a nios o
mheadhon a' chuàin;
26 Is esan an tì sin a ghléidh an Dia a 's
Aìrde rè ùine fhada, eadhon esan a shaoras
le chumhachd fein a chréutair fein; agus
bheir e àithne dhoibh-san a ta air am fàgail
air dheireadh.
27 Agus do bhrìgh gu 'm fac thu, gun
tainig a mach as a bhéul séideadh gaoithe,
teine, agus doinionn;
28 Agus nach d' rinn e greim aon chuid
air claidheamh, no air inneal-cogaidh sam
bith, ach leis an léumadh a stigh aige gu 'n
do mhìll e a mhòr-chuideachd uile a thàin-
ig gu bùaidh a thoirt air: is e so am mìn-
eachadh:
29 Féuch, thig na làithean, an uair a
thòisicheas an Tì a 's Aìrde chum iadsan a
shaoradh a ta air an talamh.
30 Agus thig e chum iongantais na muinn-
tir a ta chòmhnuidh air an talamh.
31 Agus gabhaidh a h-aon os làimh cog-
adh an aghaidh an aoin eile, agus aon bhaile
an aghaidh bhaile eile, aon àit an aghaidh
aìt' eile, aon sluagh an aghaidh sluaigh eile,
agus aon riòghachd an aghaidh riòghachd
eile.
32 Agus bìthidh an t-àm ann, an uair a
thig na nithe sin gu crìch, agus tachraidh
na comhara a nochd mi dhuit roimhe, agus
an sin nithear mo Mhac-sa aithnichte, a
chunnaic thu a' dol suas mar dhuine.
33 Agus an uair a chluinneas an sluagh
uile a ghuth, sguiridh gach neach na thìr
fein o 'n chòmhstrith a ta ann, an aghaidh
aoin a' chéile.
34 Agus cruinnichear r' a chéile mòr-
chuideachd do-àireamh, mar a chunnaic
thu, deònach air tighinn, agus buaidh a
thoirt air le cogadh.
35 Ach seasaidh e air mullach béinn
Shiòin.
36 Agus thig Sion, agus nochdar i do na
h-uile dhaoinibh, ullaichte agus togta, mar
a chunnaic thu a' bhéinn a ghearradh le
làmhaibh.
37 Agus bheir mo Mhac so achmhasan do
dh' ìnnleachdaibh aingidh nan cinneach sin,
a ta air tuiteam a thaobh an droch chaith-
beatha anns an doininn;
38 Agus a chuireas an droch smuainte
'nam fianuis, agus na truàighean leis an
tòisich iad air a bhi air am bùaireadh, a ta
cosmhuil ri lasair; agus sgriosaidh se iad gu'n
saòthair, leis an lagh a ta cosmhuil ri teine.
39 Agus do bhrìgh gu 'm fac thu, gu 'n
do thionail e mòr-chuideachd shiòchail eile
d' a iònnsuidh;
40 Is iad sin na deich tréubhan, a ghiùl-
aineadh air falbh 'nan priòsanaich as an tìr
fein ri linn an rìgh Osea, a thug Salmanasar
rìgh Assiria air falbh 'nam braìghdaibh,
agus a ghiùlan e thar nan aìmhnichean,
agus mar so thaìnig iad do thìr eile.
41 Ach ghabh iad a' chomhairle so 'nam
measg fein, gu 'm fàgadh iad mòr-chuid-
eachd nan cinneach, agus gu 'n rachadh iad
a mach do dhùthaich ni 's faide as, far nach
do chòmhnuich mac duine riamh,

42 Chum gu 'n ghléidheadh iad an reach-
dan fein, nach do ghléidh iad riàmh nan tìr
fein.
43 Agus dh' ìnndrinn iad a steach do
Euphrates air slighibh àimhleathann na h-
àimhne.
44 Oir nòchd an Ti a 's Airde an sin
comhara dhoibh, agus bhac e an dìlinn, gus
an deachaidh iad thairis.
45 Oir bha slighe fhada r' a dhol troimh
'n dùthaich sin, 'se sin, rè bhliàdhna gu
leth; agus goirear Asaret ris a' cheàrna
chéudna.
46 Uime sin dh' fhan iad an sin chum an
ama dheireannaich, agus a nis, an uair a
thòisicheas iad air teachd,
47 Cuiridh an Ti a 's Airde stad a rìs air
tobraichibh an t-srutha, chum gu 'n téid
iad troimh: uime sin chunnaic thu a chuid-
eachd le sìth.
48 Ach is iadsan a ta air am fàgail air deir-
eadh dod' shluàgh, iadsan a ta air am fàgail
a 'n taobh a stigh d' am chrìochaibh fein.
49 A nis, an uair a sgriosas e mòr-aìreamh
nan cinneach a ta air an cruinneachadh
cuideachd, dìonaidh se a shluagh fein a dh'
fhanas.
50 Agus an sin nochdaidh e dhoibh mìòr-
bhuile mòra.
51 An sin thubhairt mise, O Tighearna a
ta rìaghladh, nochd so dhomh: C' arson a
chunnaic mi an duine a' teachd a nios a'
meadhon a' chuain?
52 Agus thubhairt e rium, Amhuil mar
nach urrainn thu na nithe a ta ann an
doimhneachd a' chuain a rànnsachadh a
mach no aithneachadh; ceart mar sin cha
'n urrainn duine air thalamh mo Mhac-sa
fhaicinn, no iadsan a ta maille ris, ach air
an latha.
53 'Se so mìneachadh a' bhruàdair a
chunnaic thu, agus trìd am bheil thusa a' d'
aonar an so air do shoìllseachadh.
54 Oir thréig thu do shlighe fein, agus
ghabh thu cùram dom' lagh-sa, agus dh'
iarr thu e.
55 Ann an gliocas dh' òrduich thu do
bheatha fein, agus thug thu tuigse mar
ainm air do mhàthair.
56 Agus air an aobhar sin nochd mi dhuit
iònmhais an Tì a 's Airde; an déigh thri
laìthean làbhraidh mi nithe eile riut, agus
cuiridh mi an céill duit nithe cumhachdach
agus mìorbhuileach.
57 An sin chaidh mi mach air an raoin,
a' toirt molaidh agus buidheachais ro mhòr
do 'n Tì a 's Airde, air son nam mìòrbhuil
aige a rinn e 'nan àm;
58 Agus air son gu 'm bheil e 'gan riàgh-
ladh, agus nithe eile a thachras 'nan amann-
aibh fein; agus an sin shuidh mi rè thri
làithean.

## CAIB. XIV.

AGUS thàinig e gu crìch air an treas là,
shuidh mi fo dharaig, agus, féuch,
thaìnig guth a mach a' preas thàll fa 'm
chomhair, agus thubhairt e, Esdrais, Es-
drais!
2 Agus thubhairt mise, Tha mi an so, a
Thighearna, Agus sheas mi suas air mo
chosaibh.
3 An sin thubhairt e rium, Dh' fhòillsich
mi mi fein gu soilleir do Mhaois anns a'
phreas, agus labhair mi ris, an uair a rinn
mo phobull seirbhis 'san Eiphit:
4 Agus chuir mi a mach e, agus threòr-
aich mi mo shluagh fein as an Eiphit, agus
thug mi suas e gu béinn Shinai, far an do
chùm mi e maille rium rè ùine fhada,
5 Agus far an do chuir mi an céill da
iomadh ni mìòrbhuileach, agus an do nochd
mi dha dìomhaireachdan nan aimsir, agus
a' chrioch; agus thug mi àithne dha, ag
ràdh,
6 Na briàthra sin cuiridh tu an céill, agus
na briàthra sin eile folaichidh tu.
7 Agus a nis a deirean riut,
8 Gun taisg thu suas 'nad' chridhe na
còmharan a nochd mi, agus na bruàdairean
a chunnaic thu, agus na mìnichean a chùal
thu:
9 Oir bheirear air falbh thu o na h-uile,
agus o so a mach fanaidh tu maille rim'
Mhac-sa, agus maille riu-san a bhios cos-
mhuil riut fein, gus an tig na h-amanna gu
crìch.
10 Oir chàill an saoghal oìge fein, agus
tha na h-amanna a' toiseachadh ri fàs sean.
11 Oir tha 'n saòghal air a roinn 'na dhà
earrainn déug, agus tha deich earrainnean
deth air dol seachad a cheana, agus leth
deicheamh earrainn;
12 Agus tha ann fathast an nì sin a ta
thairis air dàrna leth an deicheamh earr-
ainn.
13 A nis, uime sin cuir do thigh a 'n òrd-
ugh, agus thoir achmhasan dod' shluagh
fein, thoir còmhfhurtachd do mheùd 'sa ta
ann an trioblaid, agus a ta a nis a' cur cùl
ri trùaillidheachd,
14 Leag air falbh uait smuainte bàsmhor,
tilg air falbh uallaichean dhaoine, cuir
dhiot a nis an nàdar lag,
15 Agus cuir gu taobh na smùainte a ta
ro thròm ort, agus dean cabhag chum teich-
eadh o na h-àmannaibh sin.
16 Oir nithear an déigh so àingidheachd-
an ni 's mò na iadsan a chunnaic thu a'
tachairt.
17 Oir féuch, a' mheùd 'sa bhios an saoghal
ni 's laige trid na h-aois, mèudaichear aing-
idheachdan a' réir sin orra-san a ta chòmh-
nuidh ann.

18 Oir theich an fhìrinn am fad as, agus
tha àm a chruinnichidh am fagus: oir a nis
tha 'n sealladh a chunnaic thu a' deanamh
cabhaig gu teachd.
19 An sin fhreagair mi a' d' làthair, agus
thubhairt mi,
20 Féuch, a Thighearna, théid mi mar a
dh' àithn thu dhomh, agus bheir mi achmh-
asan do 'n t-sluagh a ta làthair: ach cò a
dh' earalaicheas iadsan a bheirear an deigh
so? mar so tha 'n saoghal air a shuidh-
eachadh ann an dòrchadas, agus tha iadsan
gun solus a ta chomhnuidh ann.
21 Oir loisgeadh do lagh, uime sin cha 'n
'eil fios aig duine sam bith air na nithibh a
nithear leat-sa, no na h-oibre a thòisicheas:
22 Ach ma fhuàir mi gràs 'nad' làthair,
cuir an Spiorad Naomh d' am ionnsuidh,
agus sgriobhaidh mi na h-uile nithe a rinn-
eadh 'san t-saoghal o 'n toiseach, a sgriòbh-
adh 'nad' lagh fein, chum gu 'm faigh daoine
an t-slighe, agus gu 'm bi beatha acasan a
bhios beò anns na làithibh deireannach.
23 Agus fhreagair e mi, ag ràdh, Gabh
romhad, cruinnich an sluagh ri chéile, agus
abair riutha, gun iad a bhi 'gad iàrraidh rè
dhà fhìchead là.
24 Ach sèall thusa, ullaich dhuit fein
mòran do chrannaibh-bocsa, agus gabh
maille riut Sarea, Dabria, Selemia, Ecanus,
agus Asiel, a chuignear sin, a ta deas chum
sgriòbhadh gu luath.
25 Agus thig an so, agus lasaidh mi coinn-
eal tuigse 'nad' chridhe, nach smàlar as,
gus an deanar na nithe a thòisicheas tu air
sgriòbhadh.
26 Agus an uair a bhios tu ullamh, fòill-
sichidh tu cuid do nithibh, agus nochdaidh
tu cuid eile gu h-uaigneach dhoibhsan a ta
glice: aig an uair so am màireach tòisichidh
tu air sgriòbhadh:
27 An sin chaidh mi a mach, mar a dh'
àithn e, agus chruinnich mi an sluagh uile
r' a chéile, agus thubhairt mi,
28 Eìsd ris na briàthraibh so, O Israeil:
29 Bha ar n-aithriche 'san toiseach 'nan
coigrich 'san Eiphit, as an do shaoradh iad:
30 Agus fhuair iad lagh na beatha, nach
do ghléidh iad, agus a bhris sibhse mar an
céudna 'nan déigh.
31 An sin bha am fearann, cadhon fear-
ann Shioin, air a ròinn 'n' ur measg le
crànnchar; ach rinn bhur n-aithriche, agus
sibh fein neo-fhìreantachd, agus cha do
ghléidh sibh na slighеanna a dh' àithn an
Ti a 's Airde dhuibh.
32 Agus do bhrìgh 'sgur breitheamh
fìrinneach e, thug e uaibh ri h-ùine an ni
sin a thug e dhuibh.
33 Agus a nis tha sibh an so, agus bhur
bràithre 'n' ur measg.
34 Air an aobhar sin, ma thachaireas e
gu 'n ceannsaich sibh bhur tuigse fein, agus
gu 'n athleasaich sibh bhur cridheachan
fein, cumar beò sibh, agus an déigh a' bhàis
gheibh sibh tròcair.
35 Oir an déigh a' bhàis thig am breith-
eanas, an uair a bhios sinn beò a rìs; agus
an sin nithear àinmean nam fìrean follais-
each, agus bithidh oibre nan aingidh air an
leagadh ris.
36 Na tigeadh duine sam bith uime sin a
'm ionnsuidh a nis, agus na ìarradh neach
sam bith mi rè dha fhichead là.
37 Uime sin ghabh mi an cùignear
dhaoine, mar a dh' àithn e dhomh, agus
chaidh sinn chum an achaidh, agus dh'
fhan sinn an sin.
38 Agus air an ath là, féuch, ghàirm guth
orm, ag ràdh, Esdrais, fosgail do bhéul,
agus òl na bheir mi dhuit r' a òladh.
39 An sin dh' fhosgail mi mo bhéul, agus,
féuch, shìn e dhomh copan làn, a bha air a
lìonadh mar gu 'm b' ann le h-uisge, agus
bha a dhreach mar theine.
40 Agus ghabh, agus dh' òl mi e; agus
an uair a dh' òl mi dheth, labhair mo
chridhe tuigse, agus dh' fhàs gliocas 'nam
uchd, oir neartuich mo spiorad mo chùimh-
ne:
41 Agus dh' fhosgladh mo bhèul, agus
cha do dhùnadh e tuilleadh.
42 Thug an Ti a 's Airde tuigse do 'n
chùignear dhaoine, agus sgriòbh iad seall-
anna iongantach na h-òidhche a chuireadh
an céill, air nach robh fios aca; agus shuidh
iad dà fhichead là, agus sgriòbh iad 'san là,
agus dh' ith iad aran air an òidhche.
43 Agus air mo shon-sa dheth, labhair
mi anns an là, agus cha robh mi 'nam thosd
air an òidhche.
44 Sgriòbh iad ann an dà fhichead là, dà
chéud leabhar agus ceithir.
45 Agus thàinig e gu crìch, an uair a
choimhlionadh an dà fhichead là, gu 'n do
labhair an Ti a 's Airde, ag ràdh, Nochd
gu follaiseach a' chéud fhear sgriòbh thu,
chum gu 'n léugh an t-airidh agus am mi-
airidh e;
46 Ach gléidh na deich agus tri fichead
dheireannach, chum gu 'n tabhair thu iad
amhain dhoibh-san a ta glice am measg an
t-sluaigh.
47 Oir annta-san tha ceann-aobhair na
tuigse, tobar a' ghliocais, agus sruth an
eòlais.
48 Agus rinn mi so.

## CAIB. XV.

FÉUCH, labhair thusa ann an cluasaibh
mo shluaigh brìathra na faidheadair-
eachd, a chuireas mi 'nad' bhéul, deir an
Tighearna,
2 Agus thoir fa' near gu 'n sgriòbhar air

pàipeir iad, oir tha iad tréibhdhireach agus
fìor.
3 Na biodh eagal nan smùaintean a ta
'nad' aghaidh ort, na cuireadh am mi-
chreideamh aca-san trioblaid ort, a làbhras
'nad aghaidh.
4 Oir bàsaichidh na neo-fhìreanna uile
nan neo-fhìreantachd fein.
5 Féuch, a deir an Tighearna, bheir mi
plàighean air an t-saòghal; an claidheamh,
gorta, bàs, agus sgrios.
6 Oir thruaill aingidheachd gu mòr an
talamh uile, agus tha 'n oibre sgriosach air
an coimhlionadh.
7 Uime sin, a deir an Tighearna,
8 Cha 'n fhan mi a 'm thosd ni 's mò a
thaobh na h-àingidheachd do 'm bheil iad
gu mi-dhiàdhaidh ciontach, ni mò a ghiùl-
aineas mi leò a thaobh nan nithe sin anns
am bheil iad gu h-aingidh 'gan cleachdadh
fein: féuch, tha 'n fhuil neochiontach agus
ionraic ag éigheach rium, agus tha anama
nam fìrean do ghnàth a' gearain.
9 Agus air an àobhar sin, a deir an Tigh-
earna, nì mi gu cìnnteach diòghaltas air an
son, agus gabhaidh mi a 'm ionnsuidh fein
an fhuil neochiontach uile as am measg.
10 Féuch, tha mo shluàgh-sa air an treòr-
achadh mar thréud chum a' chosgraidh:
cha 'n fhuiling mi dhoibh a nis còmhnuidh
a ghabhail an tìr na h-Eiphit;
11 Ach bheir mi a mach iad le làimh
chumhachdaich, agus le gàirdean sìnte a
mach, agus buailidh mi an Eiphit le plàigh-
ibh, mar a rinneadh roimhe, agus sgriosaidh
mi am fearann aice gu léir.
12 Ni an Eiphit càoidh, agus bùailear an
stéigh aice leis a' phlàigh agus a' pheanas a
bheir Dia oirre.
13 Ni iadsan a ta treabhadh an fhearainn
càoidh; oir fàilnichidh na siòltan aca leis
na sìantaibh agus a' chloich-mheallain, agus
le réult-sholus eagallach.
14 Is an-aoibhinn do 'n t-saoghal, agus
dhoibh-san a ta chòmhnuidh ann!
15 Oir tha 'n claidheamh agus an sgrios
aca a' tarruing am fagus, agus seasaidh aon
phobull suas gu cogadh an aghaidh pobuill
eile, agus clàidhean 'nan làmhaibh.
16 Oir bithidh àimhreite am measg dhaoine,
agus a' toirt ionnsuidh air aon a' chéile; cha
bhi sùim aca d' an rìghribh no d' am priònn-
saibh fein, agus seasaidh cùrsa an gnìomh-
ara 'nan cumhachd fein.
17 Bithidh toil aig duine a dhol do 'n
bhaile, ach cha 'n urrainn e.
18 Oir a thaobh an uaill bithidh na bailte
fo thrioblaid, sgriosar na tighean, agus bith-
idh daoine fo eagal.
19 Cha bhi truas aig duine r' a choimh-
earsnach fein, ach sgriosaidh e an tighean
leis a' chlaidheamh, agus millidh e an cuid,
a thaobh gainne an arain, agus chum mòr-
thrioblaid.
20 Féuch, deir Dia, gàirmidh mi cuid-
eachd uile rìghre na talmhainn chum ùmh-
lachd a dheanamh dhomh, a ta o éiridh na
gréine, o 'n àird a' deas, o 'n àird an ear,
agus a Libanus; chum iad fein a thionn-
dadh an aghaidh a' chéile, agus ath-dhiòl a
dheanamh air son nan nithe a rinn iad
dhoibh.
21 Amhuil mar a ta iad fathast a' dean-
amh an diugh do 'm shluagh taghta-sa, mar
sin ni mise mar an céudna, agus luach-
saoithreach 'nan uchd. Mar so a deir an
Tighearna Dia,
22 Cha chàomhain mo làmh dheas na
peacaich, agus cha sguir mo chlaidheamh
thairis orra-san a ta' dòrtadh fola neo-
chiontaich air an talamh.
23 Tha teine a chorruich-san air dol a
mach, agus loisg e bunaite na talmhainn,
agus na peacaich, mar a' chonnlach a chaidh
fhadadh.
24 Is an-aoibhinn doibhsan a ta a' peac-
achadh, agus nach gléidh m' àitheanta-san!
deir an Tighearna.
25 Cha chaomhain mi iad: gabhaibh
romhaibh, sibhse a' chlànn, o 'n chumh-
achd, na truaillibh m' ionad naomh.
26 Oir tha fios aig an Tighearn orrasan
uile a ta' peacachadh 'na aghaidh, agus air
an aobhar sin bheir e thairis iad do 'n bhàs
agus sgrios.
27 Oir a nis tha na plàighean air teachd
air an talamh gu léir, agus fanaidh sibhse
annta: oir cha saor an Tighearna sibh, a
chionn gun do pheacaich sibh 'na aghaidh.
28 Féuch, sealladh ùamhasach, agus a
choslas o 'n àird an ear:
29 Far an tig cinnich nan dragon aig
Arabia a mach le mòran chàrbad, agus
giùlainear a' mhòr-chuideachd aca mar a'
ghaoth air an talamh, chum gu 'm bi iadsan
uile a chluinneas iad fo eagal agus ball-
chrith.
30 Agus mar an céudna théid na Car-
manianaich a mach, a' lasadh le corruich,
mar fhìadh-thorcan na coille, agus thig iad
le mòr-chumhachd, agus théid iad a 'm bòinn
maille riu 'sa chath, agus fàsaichidh iad
earrann do thìr nan Assiriach.
31 An sin bithidh an làmh an uachdar
aig na dràgonaibh, a' cùimhneachadh an
nàdair; agus ma thionndaidheas iad iad
fein, a' co-rùnachadh r' a chéile le mòr-
chumhachd a dheanamh géur-leanmhuinn
orra,
32 An sin cuirear trioblaid orra, agus trid
eagail fanaidh iad 'nan tosd, agus teichidh
iad air falbh.
33 Agus o thìr nan Assiriach cuairtichidh
an nàmhaid iad, agus cuiridh e as do chuid

aca, agus 'nam feachd bithidh eagal agus
geilt, agus a 'm measg an rìghre coimh-
strith.
34 Faicibh neòil o 'n àird an ear, agus o 'n
àird a' tuath gu 'n àird a' deas, agus tha iad
ro uamhasach ri amharc orra, làn corruich
agus doininn.
35 Buailidh iad gach aon a' chéile, agus
buailidh iad sios àireamh mhòir do na réult-
aibh air an talamh, eadhon an réult aca
fein; agus bithidh fuil o 'n chlaidheamh
do 'n bhroinn,
36 Agus àolach dhaoine chum iosgaid nan
càmhal.
37 Agus bithidh eagal mòr agus ball-
chrith air an talamh; agus bithidh geilt
orrasan a chìth a' chorruich, agus thig
crith orra.
38 An sin thig doinionna mòra o 'n àird
a' deas, agus o 'n àird a' tuath, agus cuid
eile o 'n àird an ìar.
39 Agus éiridh gaothanna làidire o 'n àird
an ear, agus fosgailidh iad e; agus an nèul
a thog e suas 'na chorruich, agus an réult a
ghluaiseadh a thoirt eagail air a' ghaoith an
ear agus an ìar, sgriosar iad.
40 Togar suas an nèul mòr agus cumh-
achdach làn corruich, agus an réult, a chum
gun cuir iad eagal air an t-saoghal uile,
agus orra-san a ta chòmnuidh ann; agus
taomaidh iad a mach réult uàmhasach air
gach ionad àrd agus urramach,
41 Teine, clach-mheallain, agus claidhean
siùbhlach, agus mòran uisgeachan, a chum
gum bi gach machair làn, agus gach amh-
ainn, le pailteas nan uisgeachan mòra.
42 Agus brisidh iad sios na bailtean agus
na ballachan, monaidhean agus beannta,
craobhan na coille, agus féur na machar-
ach, agus an t-àrbhar aca.
43 Agus théid iad gu seasmhach dh'
ionnsuidh Bhabiloin, agus cuiridh iad eagal
oirre.
44 Thig iad d' a h-ionnsuidh, agus cuiridh
iad séisd rithe, taomaidh iad a mach an
réult agus gach uile chorruich oirre: an
sin théid an duslach agus an deatach suas
gu nèamh, agus nì iadsan uile mu 'n cuairt
di caoidh air a son.
45 Agus ni iadsan a dh' fhanas fòipe
seirbhis dhoibhsan a chuir fo eagal i.
46 Agus thusa, Asia, aig am bheil co'-
roinn do dhòchas Bhabiloin, agus a ta 'nad'
ghlòir a pearsaidh;
47 Is an-aoibhinn duit, a thruagain, a
chionn gu 'n d' rinn thu thu fein cosmhuil
rithe; agus sgeudaich thu do nigheanna
ann an strìopachas, chum gun toilicheadh
iad agus gun deanadh iad glòir nan leann-
anaibh, aig an ròbh mìann an comhnuidh
striopachas a dheanamh maille riut!
48 Lean thu ise a ta air a fuàthachadh na
h-oibribh agus na h-ìnnleachdaibh gu léir:
uime sin, deir Dia,
49 Cuiridh mi plàighean a' d' ionnsuidh;
bàntrachas, bochdainn, gainne, claidheamh,
galar, chum sgrios a thoirt air do thighibh
le milleadh agus bàs.
50 Agus bithidh glòir do chumhachd air
a tìormachadh suas mar bhlàth, an uair a
dh' éireas an teas a chuireadh thairis ort.
51 Nithear ànmhann thu mar bhoirionn-
ach bochd le buillibh, agus mar aon air a
smachdachadh le lotaibh, air chor is nach
urrainn na cumhachdaich agus na leannain
greim fhaotuinn ort.
52 An rachainn air an dòigh so le h-amh-
arus 'nad' aghaidh, deir an Tighearna,
53 Mar biodh tu a rìamh a' cur mo phob-
uill thaghta a dhìth, ag àrdachadh buille
do làimh, agus ag ràdh os ceann nam
màrbh aca, air duit a bhi fo mhisg,
54 Leag maise do ghnùise a ris?
55 Bithidh duàis do striopachais 'nad'
uchd fein, uime sin gheibh thu an duais.
56 Amhuil mar a rinn thu rim' mhuinntir
thaghta, deir an Tighearn, mar sin ni Dia
'nad' thaobh-sa, agus bheir e thairis thu do
dh' aingidheachd.
57 Bàsaichidh do chlànn leis an ocras,
agus tuitidh tusa leis a' chlaidheamh: briscar
sios do bhailte, agus théid as dod' chuid gu
léir leis a' chlaidheamh air an àr-fhaiche.
58 Iadsan a bhios anns na beanntaibh
théid iad a dhìth leis an ocras, agus ithidh
iad am feòil fein, agus òlaidh iad am fuil
fein, air son fior ocrais a thaobh arain, agus
tairt a thaobh uisge,
59 Thig thusa, mar neach neo-shona, trìd
na mara, agus thig plàighean ort a rìs.
60 Agus anns an t-slighe brùchdaidh iad
air a' bhaile dhìomhain, agus sgriosaidh iad
cuid do 'n fhearann agad, agus cuiridh iad as
do chuid dod' ghlòir, agus pillidh iad do
Bhabilon a sgriosadh.
61 Agus tilgear sios thu leò-san mar
asbhuan, agus bithidh iad dhuit mar theine;
62 Agus losgaidh iad thu fein, agus do
bhailte, t-fhearann, agus do bheannta;
losgaidh iad suas le teine do chòillte, agus
do chraobhan torail uile.
63 Bheir iad do chlànn air falbh a 'm
bràighdeanas; agus, féuch, millidh iad an
ni sin a ta agad, agus truaillidh iad maise
do ghnùis.

## CAIB. XVI.

IS an-aoibhinn duit, a Bhabiloin agus
Asia! is an-aoibhinn duit, 'Eiphit agus
Shiria!
2 Crioslaichibh sibh fein le h-éudach saic
agus ròin; deanaibh caoidh air son bhur
cloinne, agus biodh bròn oirbh oir tha
bhur sgrios am fagus.

3 Tha claidheamh air a chur thairis oirbh,
agus cò a ta comusach air a thionndaidh air
ais?
4 Tha teine air a chur 'n' ur measg, agus
cò a mhùchas e?
5 Tha plàighean air an cur d' ur n-ìonn-
suidh, agus cò e an tì a ghreasas air falbh iad?
6 Am féud duine sam bith leòmhann
ocrach anns a' choille a ghreasadh air falbh?
No am féud duine sam bith teine anns an
asbhuan a smàladh as? an uair a thòisich-
eas e air losgadh.
7 Am féud duine sam bith an t-saighead
a thionndadh a rìs a thilgear le fear-bogha
làidir?
8 Tha 'n Tighearna cumhachdach a' cur
nam plàigh, agus cò e an tì a dh' fhògras
air falbh iad?
9 Théid teine a mach o chorruich-san,
agus cò a dh' fhéudas a mhùchadh?
10 Tilgidh esan dealanaich, agus cò air
nach bi eagal? ni e tàirneanach, agus cò
nach bi fo gheilt?
11 Bagraidh an Tighearna, agus cò nach
bi gu tur air am pronadh gu luaithre aig a
làthaireachd?
12 Criothnaichidh an talamh, agus a
bhunaitean; tha 'n cùan ag éiridh suas le
tonnaibh o 'n dòimhne, agus tha a thùinn
air am buaireadh, agus mar an céudna na
h-ìasga, an làthair an Tighearna, agus a 'm
fiànuis glòire a chumhachd-san:
13 Oir is tréun a dheas làimh-san a lùbas
am bogha, tha a shàighdean a thilgeas e
géur, agus cha'n ìomarlaich iad, an uair a
thòisichear air an tilgeadh chum criochan
an t-saoghail.
14 Féuch, tha na plàighean air an cur a
mach, agus cha phìll iad a rìs, gus an tig
iad air an talamh.
15 Tha 'n teine air' fhadadh, agus cha
smàlar as e, gus an cnàmh e bunaite na
talmhainn.
16 Amhuil mar nach pìll air ais an t-
saighead a thilgear le fear-bogha cumh-
achdach; eadhon mar so cha phìll a rìs na
plàighean a chuirear a mach air an talamh.
17 Mo thruaigh! mo thruaigh! cò a
shaoras mi anns na làithibh ud?
18 Toiseach àmhghairean agus caoidh
mhòir; toiseach gainne agus bàis mhòir;
toiseach choganna, agus seasaidh na cumh-
achda fo eagal; toiseach thrùaighean! ciod
a ni mi an uair a thig na trùaighean sin?
19 Féuch, gort agus plàigh, trioblaid agus
àmhghar, air an cur mar sgiùrsaidhean air
son ath-leasachaidh.
20 Ach dhaindeoin nan nithe sin uile cha
phìll iad on aingidheachd, agus cha bhi
cùimhne aca an còmhnuidh air na sgiùr-
saidhibh.
21 Féuch, bithidh lòn co maith saor air
an talamh, 'sgun smuainich iad iad fein a
bhi ann an deagh chor, agus eadhon an sin
fàsaidh trùaighean air an talamh, claidh-
eamh, gort, agus àimhreite mhòir.
22 Oir théid mòran diùbhsan a ta chòmh-
nuidh air an talamh a dhìth leis a' ghort;
agus sgriosaidh an claidheamh a' chuid a
théid as o 'n ocras.
23 Agus tilgear na màirbh a mach mar
aolach, agus cha bhi neach ann a thabhairt
comhfhurtachd dhoibh: oir bithidh an tal-
amh air a sheargadh, agus na bailtean air
an tilgeadh sios.
24 Cha 'n fhàgar duine a threabhadh na
talmhainn, agus 'ga chur.
25 Bheir na craobhan meas, ach cò a
thionaileas e?
26 Abuichidh na fìon-dhearca, ach cò a
shaltaireas orra? oir bithidh na h-ionada
gu léir falamh o dhaoinibh;
27 Air chor is gur mìann le aon duine
duine eile fhacinn, agus a ghuth a chluinn-
tinn.
28 Oir ann am baile fàgar deichnear, agus
'sa mhachair dithis, a dh' fholuicheas iad
fein anns na doirichibh tiugha, agus ann an
sgoltaibh nan creag.
29 Mar ann an lios chrànn-olaidh, tha tri
no ceithir dhearcan-olaidh air am fàgail air
gach craoibh;
30 No an uair a chruinnichear fìon-lios, tha
beagan bhagaidean air am fàgail leò-san a
ta sireadh gu dìchiollach air feadh an fhìon-
lios;
31 Eadhon mar sin anns na làithibh sin
fàgar triùir no ceathrar lèo-san a ta rànn-
sachadh nan tighean aca leis a' chlaidh-
eamh.
32 Agus fàsaichear an talamh, agus fàs-
aidh a mhachraichean sean, agus bithidh a
shligheanna agus a ròidean uile air fàs làn
droighnich, do bhrìgh nach siubhal neach
sam bith trompa.
33 Ni na h-òighean caoidh, do bhrìgh
nach 'eil fir-nuadh-phòsda aca: bithidh na
mnai fo bhròn, do bhrìgh nach 'eil compan-
aich aca: ni an nigheana caoidh, air doibh
a bhi gu 'n luchd-cuideachaidh.
34 Bithidh na fir nuadh-phòsda air an
sgrios anns na cogannaibh, agus théid na
còmpanaich aca a dhìth leis a' ghorta.
35 Eisdibh ris na nithibh sin, agus tuig-
ibh iad, sibhse a sheirbhisich an Tighearna.
36 Faicibh focal an Tighearna, gabhaibh
e; na creidibh na diathan mu 'n do labhair
an Tighearna.
37 Féuch, tha na plàighean am fagus,
agus cha 'n 'eil iad faoin.
38 Amhuil mar a bheireas boirionnach
lethtromach mac anns an naothamh miosa,
tha pìanta mòra a' cuairteachadh 'na corp
dà na tri uairean roimh 'n bhreith, pìanta

nach 'eil air an lasachadh a' bheag, an uair
a bheirear an leanabh :
39 Eadhon mar sin cha tig na plàigh-
ean gu màll air an talamh, agus ni an
saoghal caoidh, agus thig àmhghairean air
o gach taobh.
40 O mo shluagh-sa, éisdibh rim' fhocal:
deanaibh deas chum a' chatha, agus anns na
truaighibh sin bithibh eadhon mar luchd-
cuairt air an talamh.
41 Biodh esan a reiceas, cosmhuil ris-san
a theicheas air falbh; agus esan a cheann-
aicheas, mar neach a chailleas:
42 Esan aig am bheil ceannachd, mar
neach aig nach 'eil bùannachd uaith; agus
easan a thogas aitreibh, mar neach nach
gabh còmhnuidh ann:
43 Esan a shiol-chuireas, mar nach buan-
adh e; mar sin mar an céudna, esan a
shuidhicheas am fion-lios, mar an ti nach
cruinnich na fion-dhearca:
44 Iadsan a phòsas, mar iadsan nach gin
clànn; agus iadsan nach pòs, mar na h-
àonaranaich.
45 Agus air an aobhar sin tha iadsan a ta
ri saothair, a'saothaireachadh gu dìomh-
ain:
46 Oir bùanaidh coigrich an toradh aca,
agus millidh iad an cuid, tilgidh iad sios an
tighean, agus ni iad an clànn 'nam bràigh-
dibh: oir ann am bràighdeanas agus gainne
ginidh iad sliochd.
47 Agus iadsan a ni gréim air an ceann-
achd le réubainn, mar is mò a ni iad mais-
each am bailtean, an tighean, an cuid, agus
am pearsaidh fein,
48 Is ann a's mò a bhios do chorruich
agam riu air son am peacaidh, a deir an
Tighearna.
49 Amhuil mar a ta farmad air strìopach
ri boirionnach ceart, ionraic, agus subhail-
ceach;
50 Mar sin bithidh fuath aig fìreantachd
do dh' aingidheachd, an uair a dh' uidheam-
aicheas i i fein, agus a chronuichear i a'n
clàr an éudainn, an uair a thig esan a
ghabhas leisgeul an ti a ta gu dìchiollach
a' rànnsachadh a mach gach peacaidh air
an talamh.
51 Agus uime sin na bithibh cosmhuil ri
so, na do na h-oibribh aige.
52 Oir fathast tamull beag, agus bheirear
aingidheachd air falbh as an t-saoghal, agus
rìoghaichidh fìreantachd 'n' ur measg.
53 Na abradh am peacach nach do pheac-
aich e: oir lasaidh Dià éibhlean teine air a'
cheann, a deir an làthair an Tighearna agus
a ghlòirsan, Cha do pheacaich mise.
54 Féuch, tha fios aig Dia air uile oibribh
dhaoine, air an smuaintibh, am breithean-
achadh, agus an cridheachaibh;
55 A labhair a mhàin am focal, Deanar
an talamh, agus rinneadh e; deanar na
nèamhan, agus dhealbhadh iad.
56 'Na fhocal-san rinneadh na réulta, agus
tha fios aig air an àireamh aca.
57 Tha e a' rànnsachadh na doimhne, agus
gach ionmhais a ta ann; thomhais e an
cùan, agus na nithe a ta ann.
58 Dhruid e suas an cuan ann am meadhon
nan uisgeachan; agus le fhocal fein chroch
e an talamh air na h-uisgeachaibh.
59 Sgaoil e a mach na nèamha mar
bhògha; shuidhich e air na h-uisgeachaibh
iad.
60 Rinn e sruthanna uisge anns an fhàs-
ach, agus lochanna air mullaichibh 'nam
beann, chum gu 'n taomadh na tuilte sios o
na creagaibh àrda a dh' uisgeachadh na
talmhainn.
61 Dhealbh e an duine, agus chuir e a
chridhe ann am meadhon a chuirp, agus
thug e dha anail, beatha, agus tuigse.
62 Seadh, agus Spiorad an Dé Uile-
chumhachdaich, a rinn na h-uile nithe,
agus a rànnsaicheas a mach gach uile ni
folluichte ann an dìomhaireachdaibh na
talmhainn,
63 Gu cìnnteach tha fios aig air bhur n-
ìnnleachdaibh, agus air smuaintibh bhur
cridhe, eadhon iadsan a ta peacachadh, agus
a dh' fholluicheadh am peacadh.
64 Air an aobhar sin rànnsaich an Tigh-
earna gu cùramach a mach bhur n-oibre
gu léir, agus cuiridh e gu nàire sibh uile.
65 Agus an uair a bheirear bhur peacanna
a mach, bithidh nàire oirbh am fianuis
dhaoine, agus dìtear sibh le 'r peacanna 'san
là sin.
66 Ciod a ni sibh? no cia mar a dh' fhol-
luicheas sibh bhur peacanna an làthair Dhé
agus 'ainglean?
67 Feuch, is e Dia fein am breitheamh,
biodh eagal-san oirbh: sguiribh do bhur
peacannaibh, agus dìchuimhichnibh bhur
n-aingidheachdan, gu 'n ghnothuch a bhi
agaibh riu ni 's mò: mar so trèoraichidh
Dia a mach sibh, agus saoraidh e sibh o
gach trioblaid.
68 Oir, féuch, tha corruich loisgeach cuid-
eachd mhòir air a lasadh thairis oirbh, agus
bheir iad cuid agaibh air falbh, agus beath-
aichidh iad sibh, 'n' ur tàmh, le nithibh a
thàirgeadh do dh' ìodholaibh.
69 Agus nithear tàir agus fanoid orra-san
a dh' aontaicheas leò, agus saltrar fo chos-
aibh iad.
70 Oir anns gach àit, agus anns na bailt-
ibh a's faigse, nithear ceannairc nan agh-
aidh-san air am bheil eagal an Tighearna.
71 Bithidh iad mar dhaoine air boile, gu 'n
neach idir a chaomhnadh, ach a' sìr mhill-
eadh agus sgrios na muinntir air am bheil
eagal an Tighearna.

72 Oir caithidh iad agus bheir iad an cuid
air falbh, agus tilgidh iad a mach as an
tighibh iad.
73 An sin aithnichear iadsan a ta na
muinntir thaghta dhòmh-sa; agus dearbh-
ar iad mar òr anns an teine.
74 Eisdibh, O sibhse a luchd mo ghràidh,
deir an Tighearna; féuch, tha làithean na
trioblaid am fagus, ach saoraidh mi sibhse
uatha.
75 Na biodh eagal oirbh, ni mò na bith-
ibh ann an teagamh; oir is e Dia bhur fear-
stiùiridh,
76 Agus fear-stiùiridh na muinntir a
ghléidheas m' àitheantan agus mo reachdan,
a deir an Tighearna Dia: na leagadh bhur
peacanna sios sibh, agus na togadh bhur n-
éuceartan iad fein suas.
77 Is an-aoibhinn doibhsan a ta air an
ceangladh le 'm peacannaibh fein, agus air
an còmhdachadh le 'n aingidheachdan fein,
amhuil mar a ta achadh air a chòmh-
dachadh le preasaibh, agus a shlighe air a
cur thairis le droighinn, chum nach imich
neach sam bith troipe!
78 Tha e air fhagail gu 'n ghlanadh, agus
air a thilgeadh 'san teine gu bhi air a los-
gadh suas leis.

---

# TOBIT.

## CAIB. I.

LEABHAR bhriathar Thobit, mhic Thobieil, mhic Ananieil, mhic Adueil, mhic Ghabaeil, do shìol Asaeil, do thrèubh Nephtali,
2 A thugadh a 'm bràighdeanas a mach
a' Tisbe, ri linn Enemessair rìgh nan Assir-
iach, a ta aig deas làimh a' bhaile sin ris an
goirear gu freagarrach Nephtali ann an
Galilee os ceann Aseir.
3 Ghlùais mise Tobit uile làithean mo
bheatha ann an slighe na fìrinn agus a'
cheartais, agus rinn mi iomadh gniomh
seirceil do mo bhràithribh, agus dom'
chinneach, a thàinig maille rium do Ni-
nebhe, chum tìre nan Assiriach.
4 Agus an uair a bha mi 'nam dhùthaich
fein, ann an tìr Israeil, air domh a bhi òga,
thuit tréubh Nephtali m' athar gu leir o 'n
tigh ann an Ierusalem, a ròghnaicheadh a'
uile thréubhaibh Israeil, chum gun ìobradh
na tréubhan uile an sin, far an robh team-
pull àite-còmhnuidh an Ti a 's Airde air a
choisrigeadh agus air a thogail air son gach
linn.
5 A nis na tréubhan uile a rinn ceannairc,
agus tigh m' athar Nephtali, dh' ìobair iad
don agh Baal.
6 Ach chaidh mise a 'm aonar gu minic do
Ierusalem aig na féilltibh, mar a dh' àith-
neadh do uile shluagh Israeil le h-òrdugh
buàn-mhaireannach, leis na céud-thoraibh,
agus le deicheamh earrannaibh a' chinneis,
agus le sin a bhuaineadh an toiseach; agus
thug mi iad sin aig an altair do na sagar-
taibh clànn Aaroin.
7 Thug mi a' chéud deicheamh earrann
do gach cinneas do mhacaibh Aaroin, a rinn
frithealadh aig Ierusalem: reic mi deich-
eamh earrann eile, agus chaidh mi agus
chosd mi e gach bliadhna ann an Ieru-
salem:
8 Agus thug mi an treas earrann dhoibh-
san d' an robh e freagarrach, mar a dh'
àithn Debora màthair m' athar dhomh, do
bhrìgh gu 'n d' fhàgadh mi am dhìlleach-
dan le m' athair.
9 Os bàrr, an uair a ràinig mi gu inbh
duine, phòs mi Anna dom' chinneach fein,
agus uaipe-sa ghin mi Tobias.
10 Agus an uair a ghiùlaineadh air falbh
sinn 'nar bràighdibh do Ninebhe, dh' ith
mo bhraithrean uile, agus iadsan a bha
dom' chinneach, do dh' aran nan Cinneach.
11 Ach chùm mise mi fein o itheadh;
12 Do bhrìgh gu 'n do chùimhnich mi air
Dia lem' uile chridhe.
13 Agus thug an Ti a 's Airde gràs agus
deagh-ghean domh an làthair Emenessair,
air chor is gu 'n robh mi a 'm fhear-solar-
aidh dha.
14 Agus chaidh mi do Mhedia, agus dh'
fhàg mi deich tàlanna àirgid air cùram
Ghabaeil, bràthar Ghabriais, aig Rages,
baile do Mhedia.
15 A nis, an uair a fhuair Enemessar bàs,
rìoghaich Sennacherib a mhac fein 'na àite;
aig an robh a ghnothuichean ann an àimh-
reite, air chor is nach b' urrainn mi dol do
Mhedia.
16 Agus ri linn Enemessair thug mi mòr-
an déirce dom' bhràithribh, agus thug mi
m' aran do 'n ocrach,
17 Agus m' éudach do 'n lòmnochd: agus
ma chunnaic mi aon sam bith dom' chinn-
each màrbh, no air a thilgeadh mu bhal-
lachan Ninebhe, dh' adhlaic mi e.
18 Agus ma chuir righ Sennacherib neach
sam bith a dhìth, an uair a thàinig e, agus
a theich e o Iudea, dh' àdhlaic mi gu uaig-
neach iad, (oir na chorruich mhàrbh e mòr-

an:) ach cha robh na cuirp ri 'm faotuinn,
an uair a bha iad air an ìarraidh leis an
righ.
19 Agus an uair a rachadh aon do na
Ninebhich, agus a dheanadh e gearan orm
ris an righ, gu'n d'àdhlaic mi iad, agus
gu'n d' fholuich mi mi fein; theich mi leis
an eagal, air domh a thuigsinn gu 'n robh
an tòir orm chum am chur gu bàs.
20 An sin thugadh mo chuid uile gu h-
ainneartach air falbh, ni mò a dh' fhàgadh
nì sam bith agam, a thuilleadh air mo
mhnaoi Anna, agus mo mhac Tobias.
21 Agus cha deachaidh cuig déug agus dà
fhichead là seachad gus an do mhàrbh
dithis do chuid mhac e, agus theich iad do
bheanntaibh Ararait, agus rìoghaich Sarche-
donus a mhac fein 'na àite; a shuidhich
Achiacharus, mac mo bhràthar fein Anaeil,
thairis air cùnntais, agus air uile ghnoth-
uchaibh athar fein.
22 Agus air do Achiacharus a bhi a' dìan-
shireadh air mo shon, phìll mi gu Ninebhe.
A nis bha Achiacharus 'na ghille-cupain,
agus 'na fhear-gleidhidh nan séul, 'na
stìubhart, agus 'na fhear-coimhead nan
cùnntas; agus shònraich Sarchedonus e mar
an tì a 's fhaigse dha fein: agus b 'e mac mo
bhràthar e.

## CAIB. II.

A NIS, an uair a thàinig mi dhachaidh
a rìs, agus a thugadh Anna mo bhean
air a h-ais domh, maille ri Tobias mo mhac,
aig féill na Cuingis, féill naomh nan seachd
seachduin, dheasaicheadh deagh dhinneir
fa 'm chomhair, aìg an do shuidh mi sios a
dh' itheadh.
2 Agus an uair a chunnaic mi pailteas
bìdh, thubhairt mi rim' mhac, Rach, agus
thoir leat ge b' e duine bochd sam bith a
gheibh thu a mach d' ar bràithribh, a ta
cùimhneachadh an Tighearna; agus, feuch,
fanaidh mi riut.
3 Ach thàinig e a rìs, agus a deir e, Ath-
air, tha aon d' ar cinneach air a thachdadh,
agus air a thilgeadh a mach ann an ionad-
a-mhàrgaidh.
4 An sin, mu 'n do bhlais mi air mo
bhìadh, léum mi suas, agus thug mi n-àird
e do shèomar gu ruig dol fodha na gréine.
5 An sin, phìll mi, agus dh' ionnlad mi mi
fein, agus ann an truime dh' ith mi mo lòn,
6 A' cùimhneachadh fàisneachd Amois,
mar a deir e, Tionndaidhear bhur féilltean
gu bròn, agus bhur cridhealais uile gu
caoidh.
7 Uime sin ghuil mi: agus an déigh dol
fodha na gréine, chaidh mi agus rinn mi
uaigh, agus dh' àdhlaic mi e.
8 Agus rinn mo choimhearsnaich fanoid
orm, agus thubhairt iad, Cha 'n 'eil fathast
eagal air an duine so a bhi air a chur gu
bàs air son na cùise so, a theich air falbh;
agus, féuch, fathast, tha e 'g àdhlacadh nam
màrbh a rìs.
9 Air an òidhche sin fein, mar an céudna
phìll mi o 'n àdhlacadh, agus choidil mi ri
taobh balla mo chùirt-ghàraidh, air domh
a bhi air mo thruailleadh, agus m' aghaidh
ris:
10 Agus cha robh fios agam gu 'n robh
gealbhoinn anns a' bhalla; agus bha mo
shùilean fosgailte, thilg na gealbhoinn inn-
ear bhlàth 'nam' shùilibh, agus thàinig gile
'nam' shùilibh; agus thug mi na léighean
orm, ach cha do chuidich iad leam: os bàrr
dh' àraich Achiacharus mi, gus an deach-
aidh mi chum Elimais.
11 Agus ghabh mo bhean Anna oibre
bhan ri 'n deanamh.
12 Agus an uair a chuir i dhachaidh iad
da 'n ionnsuidhsan leis am bu leis iad, thug
iad dhi a tuarasdal, agus thug iad mar
an céudna dhi meann a thuilleadh air
sin.
13 Agus an uair a bha e 'nam' thigh, agus
a thòisich e ri mèilich, thubhairt mi rithe,
Cia as do 'n mheann so? nach do ghoideadh
e? thoir seachad e dhoibhsan d' am buin e?
oir cha 'n 'eil e laghail an ni sin itheadh a
ghoideadh.
14 Ach fhreagair i mi, Thugadh e mar
thiodhlac a thuilleadh air an tuarasdal:
gidheadh cha do chreid mi i, ach dh' àithn
mi dhi, a thoirt air ais dhoibhsan d' am
buin e; agus bha nàir orm air a son. Ach
thug i freagairt orm, C' àit am bheil do
dhéircean agus do ghniomhara cearta?
féuch, tha thu fein agus t-oibre gu leir
aithnichte.

## CAIB. III.

AN sin air domh a bhi fo bhron ghuil
mi, agus 'nam' àmhghar rinn mi ùr-
nuigh, ag ràdh,
2 O Thighearna, tha thusa ceart; agus
tha t-oibre gu léir agus do shlighean gu
léir nan tròcair agus fìrinn; agus bheir thu
breith gu fìrinneach agus gu ceart gu bràth.
3 Cuimhnich orm-sa, agus seall orm: na
dean peanas orm air son mo pheacanna agus
m' aineolasan, agus pheacanna m' aithriche,
a pheacaich 'nad fhìanuis:
4 Oir cha robh iad ùmhal dod' àithean-
taibh; air an aobhar sin thug thu seachad
sinne mar chreich, agus do bhràighdeanas,
agus do 'n bhàs, agus mar ghnàth-fhocal
maslaidh do na cinnich sin uile am measg
am bheil sinn air ar sgapadh.
5 Agus a nis tha do bhreitheanasa lìon-
mhor agus firinneach: buin riumsa a reir
mo pheacanna fein agus peacanna m' aith-
riche; a chionn nach do ghlèidh sinn t-

àitheanta fein, ni mò a ghluais sinn romhad
ann am fìrinn.
6 A nis uime sin buin riumsa mar a 's
fearr a chithear 'nad' shealladh, agus òrd-
uich mo spiorad a bhi air a thoirt uam,
chum gu 'n sgaoilear o chéile mi, agus gu'm
fàs mi a 'm' thalamh; oir is buannachd
dhomh am bàs fhaotuinn a roghainn air a
bhi bèo, a chionn gun cùal mi achmhasain
mheallltach, agus gu 'm bheil mòr àmhghar
orm; thoir seachad àithne air an aobhar
sin chum mise a theasairginn a nis o 'n
trioblaid so, agus a dhol chum an àite
shiorruidh; na tionndaidh do ghnùis air
falbh uam.
7 Thàinig e gu crich air an là sin fein,
gu 'n tugadh achmhasan do Shara nighean
Ragueil le maighdeanaibh a h-athar fein,
ann an Ecbatane baile do Mhedia;
8 A cheann gu 'n robh i pòsda ri seachd
nar fheara, a mhàrbh Asmodeus an droch
spiorad, mu 'n do luidh iad maille rithe.
Nach 'eil fhios agad, a deir iad, gu 'n do
thachd thu na fir-phosda agad? bha seachd-
nar fhear agad a cheana, ach cha robh thu
air t-ainmeachadh an déigh a dh' aoin
diùbh.
9 C' ar son tha thu 'gar bùaladh air an
son-san? ma tha iad marbh, gabh romhad
maille riu, na faiceamaid gu bràth aon chuid
mac no nighean uait-sa.
10 An uair a chual i na nithe sin, bha i ro
bhrònach, air chor is gun do ghabh i na
cridhe i fein a thachdadh; agus thubhairt
i, Is aon nighean m' athar mi, agus ma ni
mi so, bithidh e na mhasladh dha, agus
bheir mi a shean aois le h-àmhghar chum
na h-uaighe.
11 An sin rinn i ùrnuigh a réir na h-
uinneig, agus thubhairt i, Is beannaichte
thusa, O Thighearna mo Dhia, agus tha
t-àinm naomh agus glòrmhor-sa beann-
aichte agus urramach gu bràth; moladh t-
oibre fein gu léir thu gu siorruidh.
12 Agus a nis, O Thighearna, tha mi a'
suidheachadh mo shùl agus mo ghnùis riut-
sa,
13 Ag ràdh, Thoir a mach as an talamh
mi, chum nach clùinn mi am masladh tuill-
eadh ni 's mò.
14 Tha fios agad-sa, a Thighearna, gu 'm
bheil mi saor o gach peacadh le fear,
15 Agus nach do thruaill mi riamh m'
ainm fein, no ainm m' athar, ann an tìr mo
bhraighdeanais: is aon nighean m' athar
mi, ni mò tha duine-cloinne aig gu bhi 'na
òighre, no caraid sam bith am fagus, no
mac idir aige beò, d' an gleidhinn mi fein
air son mnà: tha mo sheachdnar chòm-
panach màrbh a cheana; agus c' ar son a
bhithinn-sa beò? ach mar eil e taitneach
dhuitsa gu 'm faighinn-sa bàs, thoir àithne
beagan tlachd a bhi air a ghabhail diom,
agus truas a bhi air a ghabhail rium, chum
nach cluinn mi masladh ni 's mò.
16 Mar so bha an ùrnuighean le chéile
air an cluinntinn an làthair mòrachd an Dé
mhòire:
17 Agus chuireadh Raphael 'gan slànach-
adh le chéile; 'se sin, a rùsgadh air falbh
gile nan sùl aig Tobit; agus a thabhairt
Shara, nighinn Ragueil, mar mhnaoi do
Thobias mac Thobit; agus a cheangladh
Asmodeuis an droch spioraid; a chionn gu
'm buineadh i do Thobias le còir na h-
òighreachd. Aig a cheart àm chéudna
thainig Tobias dhachaidh, agus chaidh e
steach d' a thigh fein, agus thàinig Sara
nighean Ragueil a nuas o a seòmar-uach-
darach fein.

## CAIB. IV.

ANNS an là sin chùimhnich Tobit air
an àirgiod a thug e do Ghabael ann
an Rages Mhedia,
2 Agus thubhairt e ann fein, mhiannaich
mi am bàs: c' arson uime sin nach 'eil mi
'gàirm air mo mhac Tobias, chum gu 'n
cuir mi an céill da mu 'n àirgiod mu 'm
faigh mi bàs?
3 Agus an uair a ghairm e air, thubhairt
e, A mhic, an uair a gheibh mise bàs, àdh-
laic mi; agus na dean tàir air do mhàthair,
ach thoir urram di uile làithean a beatha,
agus dean an ni sin a 's àill leatha, agus na
cuir bròn oirre.
4 Cùimhnich, a mhic, gu 'm fac i iomadh
cunnart air do shon-sa an uair a bha thu
'na bròinn; agus an uair a gheibh i bàs,
àdhlaic i rim' thaobh 'san aon uàigh.
5 A mhic, bi cuimhneachail air an Tigh-
earna ar Dia-ne rè do làithean air fad, agus
na biodh toil agad ann a bhi deanamh a'
pheacaidh, no ann a bhi briseadh àitheanta-
san: dean gu h-ionraic uile làithean do
bheatha, agus na lean slighean na neo-
fhìreantachd.
6 Oir ma ni thu do ghnothuch gu fìrinn-
each, éiridh do dheanadas leat, agus soirbh-
ichidh iadsan uile a ta teachd beò ann an
ceartas.
7 Tabhair déirc a' do chuid; agus an uair
a bheir thu seachad déirc, na biodh do shùil
farmadach, ni mo a thionndaidheas tu do
ghnùis o bhochd sam bith, agus cha tionn-
daidhear gnùis Dé air falbh uait-sa.
8 Ma tha pailteas agad, thoir déirc seach-
ad a réir sin: mar 'eil ach beagan agad, na
biodh eagal ort a thabhairt seachad a réir
a' bheagain.
9 Oir tha thu a' tasgadh suas deagh
ionmhais air do shon fein fa chomhair là
na h-éigin.
10 Do bhrìgh gu 'n teasairg déirc o 'n

bhàs, agus cha cheadaich e teachd chum an
dòrchadais.
11 Oir is deagh thiodhlac déirc dhoibh-
san uile a bheir seachad e ann an sealladh
an Ti a 's Airde.
12 A mhic, bi air t-fhaiceall roimh gach
uile strìopachas; agus gu h-àraidh gabh
bean do shìol t-aithriche, agus na gabh
mar mhnaoi boirionnach coimheach, nach
buin do thréubh t athar fein: oir is clànn
nam fàidh sinn, Noe, Abrahaim, Isaaic,
agus Iacoib: cuimhnich, a mhic, gun do
phòs ar n-aithriche uile o 'n toiseach,
mnathan d' an cinneach fein, agus bha
iad air am beannachadh 'nan clòinn, agus
sealbhaichidh an sìol-san am fearann mar
òighreachd.
13 A nis, uime sin, a mhic, gràdhaich do
bhràithre, agus na dean tàir ann do chridhe
air do bhràithribh, macaibh agus nighean-
aibh do shluàigh fein, gu 'n bhean a ghabh-
ail asda: oir ann an uabhar tha sgrios agus
mòr thrioblaid, agus ann am mi-gheamh-
nuidheachd tha caitheamh agus mòr uireas-
bhuidh: oir tha mi-gheamhnuidheachd na
màthair do 'n ghorta,
14 Na fanadh tuarasdal duine sam bith
'nad' làimh a dh' oibrich air do shon, ach
tabhair dha e air bàll; oir ma ni thu
seirbhis do Dia, ìocaidh e dhuit mar an
céudna: bi-sa faiceallach, a mhic, anns
gach ni ris an cuir thu do làmh, agus bi
glic 'nad' uile ghiùlain.
15 Na dean an ni sin d' om bheil fuath
agad, do dhuine sam bith; na h-òl fion a
chur misg ort; ni mò a leigeas tu misg
maille riut 'nad' thuras.
16 Roinn t-aran ris an ocrach, agus do
sgeudachadh ris an lòmnochd: agus a réir
do phailteis thoir seachad deirce; agus na
biodh farmad a' d' shùil an uair a bheir thu
déirce seachad.
17 Taom a mach t-aran air àdhlac nam
fìrean, agus na tabhair ni sam bith do 'n
aingidh.
18 Iarr comhairle orra-san uile a ta glic,
agus na dean tàir air comhairle idir a ta
chum buannachd.
19 Beannaich an Tighearna do Dhia an
còmhnuidh, agus iarr air-san do shlighean
a stiùireadh, agus gun soirbhich do chéum-
an agus do chomhairlean uile: oir aig
gach cinneach cha 'n' eil comhairle; ach
bheir an Tighearna fein gach ni maith,
agus air an dòigh a 's àill leis, ìslichidh e
an dream a 's àill leis: a nis uime sin, a
mhic, cuimhnich m' àitheanta, ni mò a leig-
eas tu as t-ìnntinn iad.
20 Agus a nis leigidh mi so ris duit, gu 'n
tug mi seachad deich tàlanna do Ghabael,
mac Ghabriais aig Rages ann am Media.
21 Agus na biodh eagal ort, a mhic, gu 'n
deanar bochd sinn: oir tha sàibhreas mòr
agad-sa, ma bhios eagal an Tighearna ort,
agus ma theicheas tu o gach uile pheacadh,
agus ma ni thu an ni sin a ta taitneach 'na
shealladh-san.

## CAIB. V.

AN sin fhreagair Tobias, agus thubhairt
e, Athair, ni mise gach uile nithe a
dh' àithn thu dhomh.
2 Ach ciamar a gheibh mi an t-airgiod,
do bhrìgh nach aithne dhomh e?
3 An sin thug e dha an làmh-sgriobhadh,
agus thubhairt e ris, Iarr mach air son
duine a théid maille riut am feadh fathast
is beò mise, agus bheir mi tuarasdal da:
agus rach agus faigh an t-airgiod.
4 Uime sin, an uair a chaidh e a dh' ìarr-
aidh duine, fhuair e Raphael, a bha 'na
aingeal;
5 Ach cha robh fhios aige: agus thubh-
airt e ris, An urrainn thu dol maille rium
gu Rages? agus am bheil deagh eòlas agad
air na h-aitibh sin?
6 Thubairt an t-aingeal ris, Théid mise
maille riut, agus tha deagh eòlas agam air
an t-slighe: oir ghabh mi còmhnuidh
maille ri 'r bràthair Gabael.
7 An sin thubhairt Tobias ris, Fuirich
rium, gus an innis mi dom' athair.
8 An sin thubhairt e ris, Rach, agus na
dean moille. Uime sin chaidh e a steach
agus thubhairt ri 'athair, Féuch, fhuair mi
neach a théid maille rium. An sin thubh-
airt e, Gairm air a 'm ìonnsuidh, chum gu
'm bi fios agam ciod an tréubh d' am buin
e, agus cia achd tha e 'na dhuine dìleas gu
dol maille riut.
9 Uime sin ghàirm e air, agus thàinig e a
steach, agus chuir iad fàilt air aon a' cheile.
10 An sin thubhairt Tobit ris, a Bhràth-
air, nochd dhomh ciod an tréubh agus an
teaghlach d' am buin thu.
11 Thubhairt e ris, Am bheil thu 'g ìarr-
aidh air son tréibh no teaghlaich, no duine
air thuarasdal gu dol maille rid' mhac?
An sin thubhairt Tobit ris, b' àill leam, a
bhràthair, fios fhaotuinn air do chinneach
agus air t-àinm.
12 An sin thubhairt e, Is mise Asarias,
mac Ananiais an t-uasail, agus dod' bràith-
re fein.
13 An sin thubhairt Tobit, 'Se do beatha,
a bhràthair; na biodh a nis corruich ort
riumsa a chionn gu 'n d' fheòraich mi a
dh' fhaotuinn a mach do chinnich agus do
theaghlaich; oir is tu mo bhràthair, do
fhrèumh ionraic agus maith: oir tha mi
èolach air Ananias agus Ionathas, macaibh
do 'n duine mhòr sin Samaias, 'nàm duinn
dol cuideachd do Ierusalem a dheanamh
aoraidh, agus a dh' ìobhradh a' chéud-ghin,

agus na deicheamh earranna do 'n toradh;
agus cha do thruailleadh iad le mearachd
ar bràithre; a bhràthair, tha thu do dheagh
bhunait.
14 Ach innis domh, ciod an tuarasdal a
bheir mi dhuit? an gabh thu peighinn 'san
là, agus nithe freagarrach, mar dom' mhac
fein?
15 Seadh, os bàrr, ma philleas sibh gu
tearuinte, co-chuiridh mi ni éigin rid'
dhuais.
16 Mar sin bha iad ro thoillichte. An
sin thubhairt e ri Tobias, Ullaich thu fein
fa chomhar na slighe, agus gun cuireadh
Dia deagh thuras oirbh. Agus an uair a
dh' ullaich a mhac gach ni air son an tur-
ais, thubhairt athair, Rach thusa maille ris
an duine so, agus gu 'n soirbhicheadh Dia,
a ta chòmhnuidh air nèamh, bhur turas,
agus gu robh aingeal an Tighearna maille
ribh. Mar sin chaidh iad nan dithis a mach,
agus cù an òganaich maille riu.
17 Ach ghuil Anna a mhàthair, agus
thubhairt i ri Tobit, Ca'rson a chuir thu
ar mac air falbh? nach esan lòrg ar làimhe,
'nàm da bhi dol a steach agus a mach 'nar
làthair?
18 Na biodh ciocras ort a chur àirgid ri
h-àirgiod: ach biodh e mar shalachar a
thaobh ar leinibh:
19 Oir an nì sin a thug an Tighearna
dhuinn gu bhi bèo air, is lèoir e.
20 An sin thubhairt Tobit rithe, Na
biodh cùram ort, a pheathair; pillidh e ann
an tearuinteachd, agus chìth do shùilean
e:
21 Oir cumaidh an t-aingeal maith co-
munn ris, agus bithidh a thuras soirbheas-
ach, agus pillidh e tèaruinte.
22 An sin sguir i a caoineadh.

## CAIB. VI.

AGUS 'nàm doibh a dhol air an turas,
thàinig iad 'san fheasgair dh' ionn-
suidh na h-àimhne Tigris, agus thàmhaich
iad an sin.
2 Agus an uair a chaidh an t-òganach sios
'ga ionnlad fein, léum iasg as an amhainn,
agus shluigeadh e suas e.
3 An sin thubhairt an t-aingeal ris, Glac
an t-ìasg. Agus rinn an t-òganach gréim
air an iasg, agus tharruing e gu tìr e.
4 A deir an t-aingeal ris, Fosgail an t-
ìasg, agus gabh an cridhe, agus an grùan,
agus an dòmblas, agus taisg iad gu tèar-
uinte.
5 Mar sin rinn an t-òganach mar a dh'
àithn an t-aingeal dha: agus an uair a
ròist iad an t-iasg, dh' ith iad e: an sin
chaidh iad nan dithis air an turas, gus an
do dhlùthaich iad ri Ecbatane.
6 An sin thubhairt an t-òganach ris an
aingeal, A Bhràthair Asariais, ciod is féum
do 'n chridhe, agus do 'n ghrùan, agus do 'n
dòmblas aig an ìasg?
7 Agus thubhairt e ris, A thaobh a'
chridhe agus a' ghrùain, ma chuireas deamh-
an no droch spiorad trioblaid air neach sam
bith, féumaidh sinn deatach a dheanamh
dheth am fianuis an fhìr, na a' bhoirionn-
aich, agus cha bhi dorran air a' chuideachd
ni 's mò.
8 Agus a thaobh an dòmblais, tha e maith
chum duine ùngadh aig am bheil gile 'na
shùilibh, agus slànuichear e.
9 Agus an uair a bha iad air teachd am
fagus do Rages,
10 Thubhairt an t-aingeal ris an òganach,
A Bhràthair, fanaidh sinn an diugh maille
ri Raguel, a ta 'na charaid dhòmh-sa; tha
a mhàin aon nighean aige, d' an àinm Sara;
ìarraidh mi i, chum gun toirear duit i mar
mhnaoi.
11 Oir agad-sa tha ceart-chòir oirre, air
duit-sa a mhain a bhi d' a cinneach.
12 Agus tha an ainnir maiseach agus glic:
a nis uime sin éisd rium, agus làbhraidh mi
r' a h-athair; agus an uair a philleas sinn o
Rages, cumaidh sinn am pòsadh: oir tha
fios agam nach urrainn Raguel a toirt ann
am pòsadh do dhuine eile a reir lagha
Mhaois; ach bithidh e ciontach do 'n bhàs,
a chionn gu 'm bheil an tuilleadh còir
agadsa air dlighe na h-òighreachd na aig
neach idir eile.
13 An sin fhreagair an t-òganach an t-
aingeal, chuàl mi, a bhràthair Asariais,
gu 'n tugadh an ainnir so do sheachdnar
fhear, a bhàsaich gu léir 'san t-seòmair-
phòsaidh.
14 Agus a nis is aon mhac m' athar mise,
agus tha eagal orm, ma théid mi a steach
d' a h-ionnsuidh, gu 'm faigh mi bàs, mar a
fhuair càch roimh; oir thug droch spiorad
spéis di, nach dean cron do neach idir ach
iadsan a théid d' a h-ionnsuidh: air an
aobhar sin tha eagal a' bhàis ormsa mar an
céudna, agus gu 'm bi mi coireach ri beatha
m' athar agus mo mhàthar a thoirt do 'n
uaigh le bròn, oir cha 'n 'eil mac idir eile
aca chum an àdhlacadh.
15 An sin thubhairt an t-aingeal ris,
Nach 'eil cùimhne agad air na h-àitheant-
aibh a thug t-athair dhuit, gu 'm pòsadh tu
té dod' chinneach fein? Uime sin, éisd
rium, O a bhràthair; oir bheirear duit i
mar mhnaoi: agus na biodh cùram ort mu 'n
droch spiorad; oir air an òidhche so fein
bheirear dhuit ann am pòsadh i.
16 Agus an uair a thig thu a stigh do 'n
t-seòmair-phòsaidh, gabhaidh tu luàithre
an deagh-fhàile, agus cuiridh tu thairis
orra beagan do chridhe agus do ghrùan an
éisg, agus togaidh tu deatach leis;

17 Agus gabhaidh an deamhan fàile dheth, agus teichidh e air falbh, agus cha phìll e tuilleadh ni 's mo: ach an uair a thig thu d'a h-ionnsuidh, éiribh suas le chéile, agus deanaibh ùrnuigh ri Dia a ta tròcaireach, a ghabhas truas ribh, agus a theàrnas sibh: na biodh eagal ort, oir shònraicheadh dhuit-sa i o 'n toiseach; agus gabhaidh tu cùram dhi, agus théid i maille riut: os bàrr, 'si mo bharail gu 'm beir i clànn dhuit. A nis, an uair a chual Tobias na nithe sin, ghràdhaich e i, agus bha a chridhe gu buileach air aonachadh rithe.

## CAIB. VII.

AGUS an uair a ràinig iad Ecbatane, thàinig iad gu tigh Ragueil, agus chòmhlaich Sara iad; agus an déigh fàilt a chur air aon a' chéile, thug i do 'n tigh iad.

2 An sin thubhairt Raguel ri Edna a mhnaoi fein, Nach cosmhuil an t-òganach so ri Tobit mo charaid!

3 Agus dh' fheòraich Raguel diùbh, Cia as duibh, a bhràithre? D' an tug iad freagradh, Is sinne mic Nephtalim, a ta 'nar bràighdibh ann an Ninebhe.

4 An sin thubhairt e riu, An aithne dhuibh Tobit ar caraid? Agus thubhairt iad, Is aithne dhuinn e. An sin thubhairt e, Am bheil e ann an deagh shlàinte?

5 Agus thubhairt iad, Tha e an da chuid bèo, agus ann an deagh shlàinte. Agus thubhairt Tobias, Is m' athair e.

6 An sin léum Raguel suas agus phòg se e, agus ghuil e,

7 Agus bheannaich se e, agus thubhairt e ris, Is mac thu do dhuine ionraic agus maith. Ach an uair a chual e gu 'n robh Tobit dàll, bha e brònach, agus ghuil e.

8 Agus ghuil mar an céudna Edna a bhean agus Sara a nighean. Gidheadh, ghabh iad rompa gu h-aoidheil; agus an déigh dhoibh reithe as an tréud a mharbhadh, chuir iad pailteas air a' bhòrd. An sin thubhairt Tobias ri Raphael, a Bhràthair, Asariais, labhair mu na nithibh sin air an tug thu iomradh air an t-slighe, agus rachadh ceann air a ghnothuch.

9 Uime sin chuir e a' chùis an céill do Raguel. Agus thubhairt Raguel ri Tobias, ith, agus òl, agus bi subhach;

10 Oir tha e freagarrach gu 'm posadh tu mo nighean: gidheadh, cuiridh mi an fhìrinn an céill duit.

11 Thug mise mo nighean ann am pòsadh do sheachdnar fhear, a bhàsaich an òidhche air an tàinig iad a steach d' a h-ionnsuidh: gidheadh, bi cridhheil 'san àm a ta làthair. Ach thubhairt Tobias, cha 'n ith mi a bheag an so, gus an còrd sinn, agus gus am bòidich sinn d' a chéile.

12 Thubhairt Raguel, Gabh i uime sin o so a mach a réir na riaghailt, oir is tusa a caraid, agus is leat-sa i, agus gu 'n soirbhicheadh an Dia tròcaireach leat anns na h-uile nithibh.

13 An sin ghàirm e air Sara a nighean fein, agus thàinig i chum a h-athar; agus ghlac e air làimh i, agus thug e i mar mhnaoi do Thobias, ag ràdh, Feùch, gabh i a réir lagha Mhaois, agus giùlan leat i dh' ionnsuidh t-athar: agus bheannaich se iad;

14 Agus ghàirm e air Edna a mhnaoi fein, agus ghabh e paipeir, agus sgrìobh e bànnchùmhnant, agus shéulaich se e.

15 An sin thòisich iad air itheadh.

16 An déigh sin ghairm Raguel air Edna a mhnaoi fein, agus thubhairt e rithe, A Pheathair, ullaich sèomar eile, agus thoir a steach i d' a ionnsuidh.

17 An uair a rinn i mar a dh' àithneadh dhi, thug i a steach i; agus ghuil i, agus fhuair i déuran a nighinn, agus thubhairt i rithe,

18 Biodh deagh mhisneach agad, a nighinn; gu 'n tugadh Tighearna nèimh agus na talmhainn aoibhneas duit a 'n àit do bhròin a nis: biodh deagh mhisneach agad, a nighinn.

## CAIB. VIII.

AGUS an uair a ghabh iad an suipeir, thug iad Tobias a steach d' a h-ionnsuidh.

2 Agus 'nàm da a dhol, chùimhnich e focail Raphaeil, agus ghabh e luaithre an deagh-fhàile, agus air sin chàruich e cridhe agus grùan an éisg, agus thog e deatach leis.

3 An uair a mhothuich an droch spiorad an fhàile, theich e gu crìochaibh iomallach na h-Eiphit, agus cheangal an t-aingeal e.

4 Agus an déigh sin bha iad 'nan dithis air an dùnadh a stigh cuideachd, dh' éirich Tobias as an leabaidh, agus thubhairt e, A pheathair, éirich, agus guidheamaid gu 'n gabhadh Dia truas rinn.

5 An sin thòisich Tobias ri ràdh, Is beannaichte thusa, O Dhé ar n-aithriche, agus is beannaichte t-àinm naomh agus glòrmhor gu siorruidh: beannaicheadh na nèamha thu, agus do chréutairean uile.

6 Rinn thu Adhamh, agus thug thu dha Eubha a bhean fein mar chuideachadh agus mar thearmunn: uatha-san thàinig an cinne-daoine. Thubhairt thu, Cha 'n 'eil e maith gu 'm biodh an duine 'na aonar: deanamaid air a shon cuideachadh cosmhuil ris fein.

7 Agus a nis, O Thighearna, cha 'n 'eil mi 'ga gabhail so mo phiuthar air son anamìonna, ach gu ceart: uime sin òrduich gu

tròcaireach, gu 'm fàs sinn aosmhor cuid-
eachd.
8 Agus thubhairt ise air a' mhodh
chéudna, Amen.
9 Mar sin choidil iad le chéile an òidhche
sin. Agus dh' éirich Raguel, agus chaidh
e, agus rinn e uaigh,
10 Ag ràdh, Tha eagal orm gu 'm faigh
esan bàs mar an céudna.
11 Ach an uair a thainig Raguel chum a
thighe,
12 Thubhairt e r' a mhnaoi fein Edna,
Cuir air falbh aon do na ban-sheirbhisich,
agus faiceadh i am bheil e bèo: mar eil e
bèo, gu 'n àdhlaic sinn e, agus nach bi fios
aig neach air.
13 Mar sin dh' fhosgail a bhan-sheirbhis-
each an dorus, agus chaidh i stigh, agus
fhuair i iad le chéile 'nan codal,
14 Agus thàinig i a mach, agus dh' innis i
dhoibh gu 'n robh e bèo.
15 An sin mhol Raguel Dia, agus thubh-
airt e, O Dhé, tha thu airidh a bhi air do
mholadh leis gach moladh fior-ghlan agus
naomh: uime sin moladh do naoimh thu
maille rid' chréutairibh uile: agus moladh
t-ainglean agus do dhaoine taghta thu gu
siorruidh.
16 Tha thu gu bhi air do mholadh, oir
rinn thu aoibhneach mi; agus cha tàinig sin
orm ris an robh dùil agam: ach bhuin thu
ruinn a réir do mhòir thròcaire.
17 Tha thu gu bhi air do mholadh, do
bhrìgh gu 'n do nochd thu tròcair do
dhithis a bha 'nan aon-ghin chloinne d' an
aithrichibh; nochd tròcair dhoibh, O
Thighearna, agus cuir crioch air am beatha
ann an slàinte le h-aoibhneas agus tròc-
air.
18 An sin dh' iarr Raguel air a shéirbh-
isich an uaigh a lionadh.
19 Agus ghléidh iad cùirm na bainnse rè
cheithir là déug.
20 Oir ma 'n do chrìochnaicheadh làith-
ean na bàinnse, thubhairt Raguel ris le
mionnaibh, nach fhéudadh e dol air falbh
gus am biodh ceithir làithean déug na
bainnse air dol thairis;
21 Agus an sin gu 'n gabhadh e dara-leth
a chodach, agus gu 'm falbhadh e ann an
tearuinteachd dh' ionnsuidh athar; agus
gu 'm faigheadh e a' chuid eile an uair is
bàs dòmhsa agus do 'm mhnaoi.

## CAIB. IX.

AN sin ghairm Tobias air Raphael, agus
thubhairt e ris,
2 A Bhràthair Asariais, thoir leat seirbh-
iseach agus dà chàmhal, agus rach gu Rages
Mhedia gu Gabael, agus thoir am' ionnsuidh
an t-àirgiod, agus thoir e fein chum na
bàinnse.
3 Oir mhionnaich Raguel nach téid mise
air falbh.
4 Ach tha m' athair ag àireamh nan làith-
ean: agus ma ni mi dàil mhòir, bithidh e ro
bhrònach.
5 Mar so chaidh Raphael a mach, agus
dh' fhan e maille ri Gabael, agus thug e
dha an làmh-sgriobhadh: a thug a mach
màlan a bha air an séuladh suas, agus thug
e dha iad.
6 Agus gu moch anns a' mhaduinn chaidh
iad le chéile a mach cuideachd, agus thàinig
iad chum na bainnse: agus bheannaich
Tobias a bhean fein.

## CAIB. X.

ANIS bha Tobit athair fein ag àireamh
gach latha: agus an uair a chaidh
làithean an turais aca seachad, agus nach
tàinig iad,
2 An sin thubhairt Tobit, An do chuir-
eadh moille orra? no am bheil Gabael
màrbh, agus am bheil neach idir ann a
bheir an t-airgiod dhoibh?
3 Air an aobhar sin bha e glé bhrònach.
4 An sin thubhairt a bhean fein ris, Tha
mo mhac màrbh, do bhrìgh gu 'm bheil e'
fantuinnn co fada: agus thòisich i air
caoidh a dheanamh air a shon, agus thubh-
airt i,
5 A nis tha mi comadh do gach uile nì, a
mhic, do bhrìgh gu 'n do leig mi air falbh
thu, sòillse mo shùl.
6 Ris an dubhairt Tobit, Bi 'nad' thosd,
na biodh cùram ort, oir tha e tearuinte.
7 Ach thubhairt ise, Bi 'nad' thosd, agus
na meàll mi; tha mo mhac màrbh. Agus
chaidh i a mach gach là chum na slighe air
an d' fhalbh iad, agus cha d' ith i bìadh sam
bith air an là, agus cha do sguir i rè òidh-
chean air fad, a dheanamh caoidh air son a
mic Tobiais, gus an do chrìochnaicheadh
ceithir làithean déug na bàinnse, a mhion-
naich Raguel a chuireadh e seachad an sin.
An sin thubhairt Tobias ri Raguel, Leag
air falbh mi, oir cha 'n 'eil dùil tuilleadh aig
m' athair agus mo mhàthair rium.
8 Ach thubhairt athair-céile fein ris, Fan
thusa maille rium, agus cuiridh mi fios gu
t-athair, agus cuiridh iad an céill da an
sèol air am bheil cùisean maille riut.
9 Ach thubhairt Tobias, Ni h-eadh; ach
leig dh-ionnsuidh m' athair mi.
10 An sin dh' éirich Raguel, agus thug e
dha Sara a bhean fein, agus dara-leth a
chodach, seirbhisich, agus spréidh, agus
àirgiod:
11 Agus bheannaich se iad, agus chuir e
air falbh iad, ag ràdh, Gun tugadh Dia
nèimhe turas thaitneach dhuibh-sa, a
chlànn.
12 Agus thubhairt e r' a nighinn fein,

Thoir urram do t-athair-céile agus do d' mhàthair-chéile, a ta a nis 'nam pàrantaibh dhuit, a chum gu 'n cluinn mi deagh iomradh ort. Agus phòg se i. Thubhairt Edna mar an céudna ri Tobias, Gun tugadh Tighearna nèimhe ath-dhìol duit, a bhràthair ghràdhaich; agus gu 'n deònaicheadh e mise a dh' fhaicinn cloinn Shara mo nighinn mu 'm faigh mi bàs, a chum gun dean mi gàirdeachas an làthair an Tighearna: féuch, tha mi a' toirt mo nighinn thairis duit-sa mar earbsa àraidh; uime sin na dean thusa gu h-olc d' a taobh.

## CAIB. XI.

AN déigh nan nithe sin ghabh Tobias an t-slighe, a' toirt molaidh do Dhia gun tug e dha turas thaitneach, agus bheannaich e Raguel agus Edna a bhean, agus chaidh e roimhe gus an do dhlùthaich iad ri Ninebhe.
2 Agus thubhairt Raphael ri Tobias, Tha fios agad, a bhràthair, cia mar a dh' fhàg thu t-athair.
3 Deanamaid cabhag air thoiseach air do mhnaoi, agus ullaichmaid an tigh:
4 Agus thoir leat 'nad làimh dòmblas an éisg. Mar sin, ghabh iad rompa, agus chaidh an cù 'nan déigh.
5 A nis shuidh Anna a' sealltuinn a mach a réir na slighe air son a mic.
6 Agus an uair a chunnaic i e a tighinn, thubhairt i r' a athair, Féuch, tha do mhac a' teachd, agus an duine a chaidh maille ris.
7 An sin thubhairt Raphael, Tha fios agam, a Thobiais, gu 'm fosgail t-athair a shùilean.
8 Uime sin ùng thusa a shùilean leis an dòmblas; agus, air da a bhi air a bhioradh leis, sùathaidh e iad, agus tuitidh a' ghile air falbh, agus chìth e thu.
9 An sin ruith Anna a mach, agus thuit i air muineal a mic, agus thubhairt i ris, Do bhrìgh gu 'm faca mi thu, a mhic, tha mi o so a mach toillichte am bàs fhaotuinn. Agus ghuil iad le chéile.
10 Chaidh Tobit mar an céudna a mach chum an doruis, agus thuislich e: ach ruith a mhac d' a ionnsuidh,
11 Agus ghabh e gréim air athair: agus shùath e an dòmblas air sùilibh athar féin, ag ràdh, Biodh deagh dhòchas agad, athair.
12 Agus an uair a thòisich a shùilean a bhi air am bioradh, shùath se iad;
13 Agus rùisgeadh air falbh a' ghile o oisnibh nan sùl aige: agus an uair a chunnaic e a mhac fein, thuit e air a mhuineal.
14 Agus ghuil e, agus thubhairt e, Is beannaichte thusa, O Dhé, agus is beannaichte t-àinm gu sìorruidh; agus is beannaichte t-àingle naomh' uile:
15 Oir sgiùrs thu mi, agus ghabh thu truas rium: Oir, féuch, tha mi faicinn mo mhic Tobiais. Agus chaidh a mhac le gàirdeachas a steach, agus chuir e an céill d' a athair na nithe mòra a thachair da ann am Media.
16 An sin chaidh Tobit a mach a chòmhlachadh a nighinn-chéile aig geata Ninebhe, a' deanamh gàirdeachais agus a' moladh Dhé: agus ghabh iadsan iongantas a chunnaic e a' dol a mach, do bhrìgh gu 'n d' fhuair e a shealladh.
17 Ach thug Tobit buidheachas 'nan làthair, do bhrìgh gun do nochd Dia tròcair dha. Agus an uair a thàinig e am fagus do Shara a nighean-chéile fein, bheannaich se i, ag radh, 'Se do bheatha, a nighinn: Gu mo beannaichte Dia, a thug d' ar n-ionnsuidh thu, agus beannaichte gu robh t-athair agus do mhàthair. Agus bha gairdeachas am measg a bhràithrean uile a bha ann an Ninebhe.
18 Agus thàinig Achiacharus, agus Nasbas mac a bhràthar.
19 Agus chumadh bainnis Thobiais rè sheachd làithean le gàirdeachas mòr.

## CAIB. XII.

AN sin ghàirm Tobit air a mhac Tobias, agus thubhairt e ris, A mhic, féuch gu 'm faigh an duine a chaidh maille riut a thuarasdal, agus féumaidh tu tuille a thoirt dha.
2 Agus thubhairt Tobias ris, O athair, cha 'n 'eil e chum cron dòmhsa dara-leth nan nithe sin a thoirt da a thug mi maille rium:
3 Oir thug e air ais mi a rìs gu teàruinte 'nad' ionnsuidh, agus shlànaich e mo bhean, agus thug e am ionnsuidh an t-àirgiod, agus leigheas e thusa mar an céudna.
4 An sin thubhairt an seann duine, Tha e dligheach dha.
5 Uime sin ghàirm e air an aingeal, agus thubhairt e ris, Gabh dara-leth nan uile nithe a thug thu leat, agus rach air falbh gu tearuinte.
6 An sin thug e le chéile air leth iad, agus thubhairt e riu, Beannaichibh Dia, molaibh e, agus thugaibh urram da, agus molaibh e air son nan nithe a rìnn e dhuibh ann an sealladh nan uile a ta bèo. Tha e maith Dia a mholadh, agus àinm-san àrdachadh, agus gnìomharan an Tighearna fhòillseachadh gu h-urramach; air an aobhar sin na dìobairibh ann a bhi 'ga mholadh.
7 Tha e maith rùn-dìomhair rìgh a chealachadh, ach tha e urramach oibre Dhé fhòillseachadh: deanaibh an ni a ta maith, agus cha tig olc sam bith 'nar caraibh.
8 Tha ùrnuigh maith maille ri trosgadh, agus déirce, agus fìreantachd: tha beagan le fìreantachd ni's fearr na mòran le neò-

fhìreantachd: is feàrr déirce a thabhairt
na 'n t-òr a thasgadh suas:
9 Oir saoraidh déirce o 'n bhàs, agus glan-
aidh e gach peacadh air falbh. Lìonar le
beatha an dream a chleachdas déirce agus
fìreantachd:
10 Ach tha iadsan a pheacaicheas 'nan
nàimhdibh d' am beatha fein.
11 Gu cìnnteach cha cheil mi ni sam bith
uait-sa. Oir thubhairt mi gu 'n robh e
maith rùn-diòmhair righ a chealachadh,
ach gun robh e urramach oibre Dhé fhoill-
seachadh.
12 A nis uime sin, an uair a rinn thu ùr-
nuigh, agus Sara do nighean-chéile, thug
mi cùimhneachan air bhur n-ùrnuighibh
an làthair an Ti Naoimh: agus an uair a
dh' àdhlaic thu na mairbh, bha mi mar an
céudna maille riut.
13 Agus an uair nach d' rinn thu dàil a
dh' éiridh suas, agus a dh' fhàgail do dhìn-
eir, a dhol chum nam marbh a chòmhdach-
adh, cha robh do dheagh ghniomh foll-
uichte uam-sa: ach bha mi maille riut.
14 Agus a nis chuir Dia mi chum thusa
agus Sara do nighean-chéile a leigheas.
15 Is mise Raphael, aon do na seachd
aingle naomha, a ta tairgseadh ùrnuighean
nan nàomh, agus a ta dol a stigh agus a
mach an làthair glòire an Ti Naoimh.
16 An sin bha iad le chéile fo thrioblaid,
agus thuit iad air an aghaidhibh: oir bha
iad fo eagal.
17 Agus thubhairt e riutha, Na biodh
eagal oirbh; oir soirbhichear leibh; uime
sin molaibh Dia.
18 Oir thàinig mise cha' n ann a thaobh
deagh-ghean sam bith d' am thaobh fein,
ach le toil ar Dia-ne: air an aobhar sin
molaibh e gu siorruidh.
19 Rè nan làithean ud uile nochd mi mi
fein dhuibhse; ach cha d' ith agus cha d' òl
mi, ach chunnaic sibh sealladh.
20 A nis ma ta thugaibh buidheachas do
Dhia; oir tha mi dol suas d' a ìonnsuidh-
san a chuir mi: ach sgrìobh sios ann an
leabhar na h-uile nithe a ta air an dean-
amh.
21 Agus an uair a dh' éirich iad, cha 'n
fhac iad e ni 's mò.
22 An sin dh' aidich iad oibre mòr' agus
mìorbhuileach Dhé, agus mar a nochdadh
dhoibh aingeal an Tighearna.

## CAIB. XIII.

AN sin sgrìobh Tobit ùrnuigh gàirdeach-
ais agus thubhairt e, Gu mo beann-
aichte Dia a ta bèo gu siorruidh, agus gu
mo beannaichte a rìoghachd.
2 Oir tha e a' sgiùrsadh, agus tha trocair
aige; tha e a' treorachadh sios gu h-ifrinn,
agus a' toirt a nios a rìs: ni mò am bheil
neach ann d' an comas a làmh a sheach-
nadh.
3 Aidichibh e an làthair nan Cinneach,
sibhse a chlann Israeil; oir sgap e sinne
'nam measg.
4 An sin cuiribh a mhòrachd-san an céill,
agus àrdaichibh e roimh nan uile bhèo: oir
is esan ar Tighearna, agus is e Dia ar n-
Athair gu sìorruidh.
5 Agus sgiùrsaidh e sinn air son ar n-
àingidheachdan, agus nì e tròcair a rìs, agus
cruinnichidh e sinn a mach as gach cinn-
each, am measg an do sgap e sinn.
6 Ma thionndaidheas sibh ris le 'r n-uile
chridhe, agus le 'r n-uile ìnntinn, agus ma
nì sibh gu ceart 'na làthair, an sin tionn-
daidhidh e ruibh-se, agus cha 'n fholluich
e a ghnùis uaibh. Uime sin faicibh ciod a
nì e d' ur taobh, agus aidichibh e le 'r n-
uile bhéul, agus molaibh Tighearna a'
chumhachd, agus àrdaichibh an Righ siorr-
uidh. Ann an tìr mo bhràighdeanais tha
mi 'ga mholadh, agus a' cur an céill a
chumhachd agus a mhòrachd do chinneach
peacach. O sibhse pheacacha, tionndaidh-
ibh agus deanaibh ceartas 'na fhianuis: cò
d' an urrainn ìnnseadh gu 'n gabh e ribh,
agus gu 'n dean e tròcair oirbh?
7 Ardaichidh mi mo Dhia, agus molaidh
m' anam Righ nèimhe, agus nì e gàirdeach-
as 'na mhòrachd.
8 Làbhradh na h-uile dhaoine, agus mol-
adh na h-uile e air son na fìreantachd
aige.
9 O Ierusaleim, a bhaile naoimh, sgiùr-
saidh e thu air son oibre do chloinne, agus
nì e tròcair a rìs air macaibh 'nam fìrean.
10 Molaibh an Tighearna, oir tha e maith:
agus thugaibh cliù do 'n Rìgh shiorruidh,
chum gu 'm bì a phàilliun air a thogail ann-
aibh a rìs le h-aoibhneas, agus deanadh e
aoibhneach annad-sa an sin ìadsan a ta
'nam bràighdibh, agus gràdhaicheadh e gu
siorruidh annad-sa, iadsan a ta trùagh
11 Thig mòran chinneach am fad as chum
àinme an Tighearna Dé le tiòdhlacaibh
'nan làmhaibh, eadhon tiòdhlacaibh do
Righ fhlaitheanais: molaidh na gineileacha
gu léir thu le mòr aoibhneas.
12 Is mallaichte iadsan uile aig am bheil
fuath dhuit, agus is beannaichte a bhios
iad-san uile a ghràdhaicheas thu gu sìorr-
uidh.
13 Deanaibh gàirdeachas agus bithibh
subhach air son chloinne nam fìrean: oir
cruinnichear r' a chéile iad, agus beannaich-
idh iad Tighearna nam fìrean.
14 O is beannaichte iadsan aig am bheil
gràdh dhuit, oir nì iad gàirdeachas 'nad
shuaimhneas: is beannaichte iadsan a bha
ri bròn air son do bhuillean gu léir; oir ni
iad gàirdeachas air do shon, an uair a chìth

iad t-uile ghlòir, agus bithidh iad aoibh-
neach gu bràth.
15 Beannaichcadh m' anam Dia an Rìgh
mòr.
16 Oir togar suas Ierusalem le saphiribh
agus emeraildibh, agus cloich luachmhoir:
do bhallacha, agus do thùran, agus do
dhàingnichean, le h-òr fior-ghlan.
17 Bithidh sràidean Ierusaleim air an
leagadh le beril, agus carbuncul, agus
clocha Ophir.
18 Agus glaodhaidh a sràidean uile, Alle-
luia; agus molaidh iad e ag ràdh, Gu mo
beannaichte Dia, a dh' àrdaich e gu bràth.

## CAIB. XIV.

MAR so sguir Tobit o bhi moladh Dhé.
2 Agus bha e ochd bliadhna déug
agus dà fhichead an uair a dhalladh e, agus
fhuair e a radharc an déigh ochd bliadhna:
agus thug e déirce seachad, agus mhèudaich
e ann an eagal an Tighearna, agus mhol
se e.
3 Agus an uair a bha e ro aosda, ghàirm
e a mhac, agus seisear mhac a mhic, agus
thubhairt e ris, A mhic, gabh do chlànn;
oir, féuch, tha mi aosda, agus deas gu dol a
mach as a' bheatha so.
4 Rach do Mhedia, a mhic; oir gu cìnn-
teach tha mi a' creidsinn nan nithe a labh-
air Ionas am fàidh mu Ninebhe, gu 'n tilg-
ear bun os ceann e; agus gum bi sìth a réir
coslais car tamuill ann am Media; agus
gum bi ar bràithrean air an sgapadh air an
talamh as an deagh fhearann sin: agus
bithidh Ierusalem air fhàsachadh, agus
gum bi tigh Dhé an sin air a losgadh, agus
car ùine air fhàsachadh;
5 Agus gu 'n dean a rìs Dia tròcair orra,
agus gu 'n toir e iad a rìs chum an fhear-
ainn, far an tog iad teampull, ach aon a
bhios éu-cosmhuil ris a' chéud teampull,
gus am bi àm na lìnne sin air a choimhlion-
adh; agus an déigh sin pillidh iad o uile
ionadaibh am bràighdeanais, agus togaidh
iad suas Ierusalem gu h-àillidh, agus bith-
idh tigh Dhé air a thogail ann gu bràth le
clachaireachd ghlòrmhor, mar a labhair na
fàidhean ma thimchioll.
6 Agus pillidh gach uile chinneach, agus
bithidh eagal an Tighearna Dé orra gu
fìrinneach, agus àdhlaicidh iad an ìodhola
fein.
7 Mar so molaidh na cinnich uile an
Tighearna, agus aidichidh a phobull fein
Dia, agus àrdaichidh an Tighearna a shluagh
fein: agus nì iadsan uile gàirdeachas a ta
'gràdhachadh an Tighearna Dé ann am fìr-
inn agus ann an ceartas, a' nochdadh tròcair
d' ar bràithribh.
8 Agus a nis, a mhic, thoir as thu fein o
Ninebhe; do bhrìgh gun tig na nithe sin
gu cìnnteach gu crìch mu 'n do labhair am
fàidh Ionas.
9 Ach gléidh thusa an lagh agus na h-
àitheanta, agus nochd thu fein tròcaireach
agus ceart, a chum gu 'n éirich gu maith
dhuit.
10 Agus àdhlaic mi gu h-eireachdail, agus
do mhàthair maille rium; ach na fan ni 's
faide ann an Ninebhe. Cùimhnich, a mhic,
mar a làimhsich Aman Achiacharus a thug
suas e, ciamar a mach a' solus a thug se e
chum dòrchadais, agus cia mar a dhuaisich
se e a rìs; gidheadh bha Achiacharus air
a thearnadh, ach fhuair an t-aon eile a
dhuais: oir chaidh e sios do dhòrchadas.
Thug Manasses seachad déirce, agus chaidh
e as o ribeachaibh a' bhàis a shuidhich iad
air a shon: ach thuit Aman anns an ribe,
agus chaidh as da.
11 Uime sin a nis, a mhic, beachdaich ciod
a ni déirce, agus cia mar a shaoras fìreant-
achd. An uair a thubhairt e na nithe sin,
thug e suas an dèo 'san leabaidh, air dà a
bhi ochd bliadhna deug agus seachd fichead
a dh' aois; agus dh' àdhlaic se e gu h-eir-
eachdail.
12 Agus an uair a chaochail Anna a
mhàthair, dh' adlaic se i maille ri 'athair:
ach dh' fhalbh Tobias le mhnaoi fein agus
le chlòinn chum Ecbatane, dh' ionnsuidh
Ragueil athar-céile fein,
13 Far an d' fhàs e aosda le h-urram;
agus dh' àdhlaic e athar agus a mhàthair-
chéile gu h-eireachdail, agus fhuair e an
cuid, agus cuid Thobit athar fein, mar
òighreachd.
14 Agus dh' éug e aig Ecbatane ann am
Media, air dà a bhi sea fichead agus seachd
bliadhna a dh' aois.
15 Ach mu 'n do chaochail e chual e mu
sgrios Ninebhe, a ghlacadh le Nabuchod-
onosor agus Assuerus: agus roimh a bhàs
rinn e gairdeachas thar Ninebhe.

# IUDIT.

CAIB. I.

ANNS an dara bliadhna déug do rìogh-
achadh Nabuchodonosoir, a rìogh-
aich ann an Ninebhe, am baile mòr; ann
an làithibh Arphacsaid, a rìoghaich thar
nam Médach ann an Ecbatane,
2 Agus a thog ann an Ecbatane ballachan
ceithir thìmchioll do chlachaibh air an
snaitheadh trì làmhan-choille ann an lèud,
agus sea làmhan-choille a 'm fad; agus rinn
e àirde a' bhallaidh tri fichead agus deich
làmh-choille, agus a lèud da fhichead agus
deich làmh-choille:
3 Agus shuidhich e a thùran air na geat-
aibh aige, céud làmh-choille air àirde, agus
an lèud aig an steidh tri fichead làmh-
choille:
4 Agus rinn e a gheata, eadhon geatan a
thogadh gu àirde thri fichead agus deich
làmh-choille, agus bha iad dà fhichead
làmh-choille ann an lèud, a leigeadh nam
feachd cumhachdach aige a mach, agus a
chur a chòisridh ann an òrdugh;
5 Eadhon anns na làithibh sin rinn righ
Nabuchodonosor cogadh ri Arphacsad anns
a' chòmhnard mhòir, eadhon an còmhnard
ann an crìochaibh Ragau.
6 Agus thàinig iadsan uile da ionnsuidh a
bha chòmhnuidh ann an dùthaich nam
beann, agus iadsan uile a bha chòmhnuidh
ri taobh Euphrateis, agus Thìgris, agus
Hidaspe, agus còmhnaird Arioch righ nan
Elimiach, agus chruinnich ro mhòran chinn-
each do mhacaibh Cheloid chum a' chatha.
7 An sin chuir Nabuchodonosor righ nan
Assiriach fios d' an ionnsuidh-san uile a bha
chòmhnuidh ann am Persia, agus d' an ionn-
suidh-san uile a bha chòmhnuidh a 'n taobh
an ìar, agus d' an ionnsuidh-san a bha
chòmhnuidh ann an Celicia, agus Damascus,
agus Libanus, agus Antilibanus, agus d' an
ionnsuidh-san uile a bha chòmhnuidh an
cois na fairge,
8 Agus d' an ionnsuidh-san am measg nan
cinneach a bhuineadh do Charmel, agus do
Ghalaad, agus do Ghalilee a 's àirde, agus
do chòmhnard mhòir Esdreloim,
9 Agus dhoibhsan uile a bha ann an Sam-
aria, agus 'na bhailtibh, agus air an taobh
thàll do Iordan gu Ierusalem, agus Betane,
agus Chellus, agus Cades, agus àbhainn na
h-Eiphit, agus Taphnes, agus Ramesse,
agus uile thìr Gheseim,
10 Gus an tig sibh air an taobh thàll
do Thanis, agus Mhemphis, agus dh' ionn-
suidh uile luchd-àiteachidh na h-Eiphit,
gus an ruig sibh air crìochaibh Etiopia.
11 Ach chuir uile luchd-àiteachidh na
tìre ann an suarachas àithne Nabuchodo-
nosoir righ nan Assiriach, ni mò an deach-
aidh iad maille ris do 'n chath; oir cha
robh eagal orra roimhe: seadh, bha e 'nam
beachd mar aon duine, agus chuir iad a
theachdairean air falbh uatha gu 'n éifeachd,
agus le masladh.
12 Uime sin, bha Nabuchodonosor ann am
mòr fhéirge ris an dùthaich so air fad, agus
mhionnaich e air a rìgh-chaithir agus air a
rìoghachd, gu 'n deanadh e gu cinnteach
dioghaltas air uile chriochaibh Chilicia,
agus Dhamascuis, agus Shiria, agus gu 'n
cuireadh e gu dìth leis a' chlaidheamh uile
luchd-àiteachidh thìre Mhoaib, agus clann
Ammoin, agus Iudea uile, agus na h-uile a
bha 'san Eiphit, gus an tig sibh gu crioch-
aibh an dà fhàirge.
13 An sin chaidh e a mach ann an òrdugh
catha le 'chumhachd fein an aghaidh righ
Arphacsaid, anns an t-seachdamh bliadhna
déug, agus thug e buaidh anns a' chath:
oir thilg e bun os ceann uile chumhachd
Arphacsaid, agus a mhàrc-shluagh gu léir,
agus a chàrbadan uile,
14 Agus thàinig e gu bhi 'na thighearn
air na bailtibh aige, agus thàinig e gu
Ecbatane, agus ghlac e a thùran, agus
mhìll e a shràidean, agus thionndaidh e a
mhaise gu nàire.
15 Ghac e mar an céudna Arphacsad ann
am beanntaibh Ragau, agus bhuail e le
gathaibh e, agus mhìll e gu tur e air an là
sin.
16 Uime sin phìll e an déigh sin do Nin-
ebhe, araon e fein agus a chuidachd uile a'
iomadh cinneach, a bha 'nan àireamh mhòir
do luchd-cogaidh, agus an sin, ghabh e'
fhois, agus rinn e cùirmean, e fein agus
'armailt, rè shea fichead là.

CAIB. II.

AGUS anns an ochdamh bliadhna déug,
air an dara là thar an fhichead do'n
chéud mhios, bha iomradh ann an tigh

Nabuchodonosoir righ nan Assiriach, gu 'n
deanadh e, mar a thubhairt e, dioghaltas air
an talamh uile.
2 Uime sin ghàirm e d' a ionnsuidh a
cheannarda fein gu léir, agus a mhaithean
uile, agus chuir e an céill doibh a chomh-
airle dhìomhair, agus shònraich e le bhéul
fein an talamh air fad a chur fo àmhghair.
3 An sin dh' òrduich iad gach feòil a sgrios
nach biodh ùmhal do àithne a bhéoil.
4 Agus an uair a chriochnuich e a chomh-
airle, ghàirm Nabuchodonosor righ nan
Assiriach air Holofernes priomh-oifigeach
na h-àrmailt aige, am fear a b' fhaigse dha
fein, agus thubhairt e ris,
5 Mar so a deir an righ mòr, tighearn an
t-saoghail air fad, Feuch, théid thu a mach
as m' fhìanuis, agus bheir thu leat daoine a
ta 'g earbsadh as an neart fein, do luchd-
coise sea fichead mìle; agus àireamh nan
each le 'm marcaichibh dà mhìle dhéug.
6 Agus théid thu mach an aghaidh na
dùcha an ìar air fad, a' chionn gu 'n robh
iad eas-ùmhal do 'm àithne.
7 Agus cuiridh tu an céill doibh, gu 'n
ullaich iad air mo shon-sa talamh agus
uisge: oir théid mi a mach a 'm chorruich
'nan aghaidh, agus còmhdaichidh mi uile
aghaidh na talmhainn le cosaibh m' àrm-
ailte fein, agus bheir mi seachad iad dhoibh
mar chreich:
8 Air chor is gu 'n lìon am màirbh na
glìnn agus na sruthanna aca, agus bìthidh
an àbhainn air a lìonadh le 'm màirbh, gus
an cuir i thairis:
9 Agus bheir mi iad 'nam bràighdibh gu
crìochaibh iomallach na talmhainn.
10 Théid thu-a uime sin a mach, agus
glac roimh làimh air mo shonsa an crìochan
air fad: agus ma bheir siad iad féin suas
duit, gléidhidh tu iad air mo shonsa gus an
là air an deanar peanas orra.
11 Ach d' an taobh-san a nì ceannairc, na
caomhnadh do shùilean iad: ach cuir gu
dìth iad, agus sgrios iad anns gach àit an
d' thèid thu.
12 Oir mar is bèo mise, agus air cumh-
achd mo rìoghachd, ge b' e nì a labhair mi,
sin a nì mi le mo làimh.
13 Agus bi thusa air t-fhaiceall nach bris
thu a h-aon do àithcantaibh do thighearna,
ach coimhlion iad gu buileach, mar a dh'
òrduich mi dhuit, agus na dearmad an
deanamh.
14 An sin chaidh Holofernes a mach o
làthair a thighearna, agus ghàirm e air uile
rìaghlairibh, agus cheannardaibh, agus air
oifigich àrmailte Assuir;
15 Agus chruinnich e na daoine taghta
chum a' chatha, mar a dh' àithn a thigh-
earna dha, gu ruig sea fichead mìle, agus dà
mhìle dhéug fear-bogha air muin each;
16 Agus chuir e a 'n òrdugh iad, mar a ta
àrmailt mhoir air uidheamachadh air son a'
chatha.
17 Agus ghabh e càmhail agus asail air
son an càrbadan, àireamh ro mhòr; agus
caoraich, agus daimh, agus gobhair, gu 'n
àireamh, air son an lòin:
18 Agus pailteas teachd-an-tìr air son
gach duine 'san àrmailt, agus ro mhòran
àirgid agus òir a mach a' tigh an rìgh.
19 An sin chaidh e a mach, le 'chumhachd
gu léir, gu dol air thoiseach air an righ
Nabuchodonosor air an turas, agus chum
aghaidh na talmhainn gu léir a chòmhdach-
adh 'san àird an ìar le 'n carbadaibh, agus
le 'm marc-shluagh, agus le 'n sàighdeiribh-
coise taghta.
20 Thàinig cuideachd mhòir mar an céudna
a' dùchannaibh éugsamhla maille riu, mar
na lòcuist, agus ghainneamh na talmhainn:
oir bha a' chuideachd gu 'n àireamh.
21 Agus chaidh iad a mach a' Ninebhe
asdar thri làithean a réir còmhnaird Bhect-
ilet, agus o Bhectilet shuidhich iad a 'm
fochair na beinne a ta air làimh chlì Chil-
icia uachdarach.
22 An sin ghabh e 'àrmailt uile, a shàigh-
deirean-coise, agus a mharc-shluagh, agus a
charbata, agus chaidh e a' sin gu dùthaich
nam beann;
23 Agus sgrios e Phud agus Lud, agus
chreach e clann Rasseis gu léir, agus clann
Ismaeil, a bha a 'm fochair an fhàsaich air
taobh deas thìr nan Cheliach.
24 An sin chaidh e nùll air Euphrates,
agus chaidh e troimh Mhesopotamia, agus
mhìll e na h-àrd-bhailtean gu léir a bha air
an àbhain Arbonai, gus an tig sibh dh' ionn-
suidh a chùain.
25 Agus ghlac e crìochan Chilicia, agus
mhàrbh e na h-uile a chuir 'na aghaidh;
agus thàinig e gu crìochaibh Iaphet, a bha
ris an àirde deas, thàll fa chomhair Arabia.
26 Chuairtich e mar an céudna clànn
Mhadiain gu léir, agus loisg e suas am pàill-
iuna, agus chreach e an tighean-chaorach.
27 An sin chaidh e sios do chòmhnard
Dhamascuis ann an àm fogharaidh a'
chruithneachd, agus loisg e suas an achan
gu léir, agus mhìll e an tréudan agus am
buar, spùinn e mar an céudna am bailtean,
agus dh' fhàsaich e an dùchanna gu buil-
each, agus chuir e gu dìth an òganaich uile
le faobhar a chlaidheimh.
28 Air an aobhar sin bha geilt agus eagal
roimhe air uile luchd-àiteachaidh shliosa
na fairge, a bha ann an Sidon agus Tirus,
agus orrasan a bha chòmhnuidh ann an
Sur agus Ocina, agus air na h-uile a bha
chòmhnuidh ann an Iemnaan; agus iadsan
a bha chòmhnuidh ann an Asotus agus
Ascalon, bha iad fo eagal mòr roimhe.

## CAIB. III.

UIME sin chuir iad teachdairean d' a
ionnsuidh a labhairt mu shìth, ag
ràdh,
2 Féuch, tha sinne seirbhisich an rìgh
mhòra Nabuchodonosoir 'nar luidh 'nad'
fhìanuis; buin ruinn mar a chìth thu freag-
arrach.
3 Féuch, tha ar tighean, agus ar n-àitean
gu léir, agus ar n-achan cruithneachd uile,
agus ar tréudan, agus ar buar, agus uile
shèomhraichean nam bùth againn, 'nan
luidh fa chomhair do ghnùise; buin riutha
mar a 's àill leat.
4 Féuch, tha eadhon ar bailte, agus an
luchd-àiteachaidh, 'nan seirbhisich dhuit;
thig agus buin riutha mar is àill leat.
5 Mar so thàinig na fir dh' ìonnsuidh
Holoferneis, agus chuir iad nithe an céill
da air an dòigh so.
6 An sin thàinig e nuas chum slios na
fàirge, araon e fein agus 'àrmailt, agus thog
e daingneachdan anns na h-àrd-bhailtibh,
agus thug e a mach asda daoine taghta air
son cuideachaidh.
7 Mar so ghabh iadsan agus an dùthaich
mu 'n cuairt riutha, le blàth-fhleasgaidh,
le dànnsaibh, agus le tiompanaibh.
8 Gidheadh thilg e sios na h-iomallan aca,
agus ghearr e sios an doireachan: oir rùn-
aich e uile dhée na tìre a sgrios, chum gun
deanadh na cinnich uile aoradh da Nab-
uchodonosor 'na aonar, agus gun gairmeadh
gach teanga agus tréubh airsan mar dhìa.
9 Thàinig e mar an céudna nàll fa chomh-
air Esdraeloin am fagus do Iudea, ma
choinneamh caolais mhòra Iudea.
10 Agus chàmpaich e eadar Geba agus
Scitopolis, agus dh' fhan e rè miosa an sin,
chum gun cruinnicheadh e r' a chéile uile
charbata an àrmailt aige.

## CAIB. IV.

ANIS chùal clànn Israeil, a bha chòmh-
nuidh ann an Iudea, gach ni a rinn
Holofernes priomh-cheannard Nabuchodo-
nosoir righ nan Assiriach air na cinnich,
agus an sèol air an do spùinn e na teàm-
puill aca, agus air an tug e gu neoni iad.
2 Air an aobhar sin bha iad fo eagal ro
mhòr roimhe, agus fo thrioblaid air son Ie-
rusaleim, agus air son teàmpuill an Tigh-
earna an Dé:
3 Oir phìll iad o chèann ghoirid o 'n
bhràighdeanas, agus bha uile shluagh Iu-
dea air an cruinneachadh r' a chéile o
cheann beagain ùine: agus bha na soith-
ichean, agus an altair, agus an tigh air an
naomhachadh an déigh a' mhi-naomhach-
aidh.
4 Air an aobhar sin, chuir iad sluagh a
mach chum nan uile chrìoch aig Samaria,
agus 'nam bailte beaga, agus gu Betoron,
agus Belmen, agus Ierico, agus gu Choba,
agus Esora, agus gu gleann Shàleim:
5 Agus rinn iad gréim roimh làimh air
uile mhullachaibh nam bèann àrda, agus
dhàingnich iad na frith-bhailtean a bha
annta, agus thaisg iad suas teachd-an-tir
air son ullachaidh a' chogaidh: oir bha na
h-achan aca o cheann ghoirid air am buàin-
eadh.
6 Sgrìobh mar an céudna Ioacim an t-
àrd-shagart, a bha anns na làithibh sin ann
an Ierusalem, d' an ionnsuidh-san a bha
chòmhnuidh ann an Betulia, agus Beto-
mestam, a ta thàll fa chomhair Esdraeloin,
a 'm fochair na dùcha fhosgailte, am fagus
do Dhòtaim,
7 A' sparradh orra slighean thìr nam
béann a ghléidheadh, oir trìdsan bha rathad
ann do Iudea, agus bha e furas stad a chur
orra-san a thigeadh a nios, do bhrìgh gu 'n
robh an rathad cumhann air son dithis
dhaoine mar is mò.
8 Agus rinn clann Israeil mar a dh' àithn
Ioacim an t-àrd-shagart dhoibh, maille ri
seanairibh pobuill Israeil uile a bha chòmh-
nuidh ann an Ierusalem.
9 An sin ghàirm gach duine ann an Is-
rael ri Dia le mòr dhùrachd, agus dh' irios-
laich iad an anaman air mhodh ro dhìan:
10 Chuir araon iad fein, agus am mnath-
an, agus an clànn, agus an spréidh, agus
gach uile choigreach agus fear-tuarasdail,
agus an seirbhisich a cheannaicheadh le h-
àirgiod, sac-éudach air an leasraidh.
11 Mar so thuit gach fear agus bean, agus
a' chlànn bheag, agus luchd-àiteachaidh Ie-
rusaleim, air béulaobh an teàmpuill, agus
thilg iad luaithre air an cìnn, agus sgaoil
iad a mach an sac-éudach roimh ghnùis an
Tighearna: chuir iad mar an céudna sac-
éudach mu 'n altair,
12 Agus ghlaodh iad uile ri Dia Israeil gu
dùrachdach le aon rùin, nach d' thugadh e
an clann mar chreich, agus am mnai mar
chobhartaich, agus bailte na h-òighreachd
gu bhi air an sgrios, agus an naomh-ionad
do mhi-naomhachadh agus mhasladh, do
na cinnich chum gàirdeachas a dheanamh
ris.
13 Uime sin, chùal Dia an ùrnuighean,
agus sheàll e air an àmhghairibh: oir rinn
an sluagh trosgadh iomadh là ann an Iu-
dea uile agus Ierusalem, an làthair naoimh-
ionaid an Tighearna Uile-chumhach-
daich.
14 Agus bha an leasraidh air an cuairt-
eachadh le saic-éudach, aig Ioacim an t-
àrd-shagart, agus aig na sagartaibh a sheas
an làthair an Tighearna, agus aca-san a
fhritheil do 'n Tighearn, agus thairg iad


I

na h-iobairte-loisgte làitheil, le bòidibh
agus le saor-thiodhlacaibh an t-sluaigh.
15 Agus bha luaithre aca air an coronaibh,
agus ghlaodh iad ris an Tighearna le 'n uile
chumhachd, gu 'n sealladh e gu gràsmhor
air uile thigh Israeil.

## CAIB. V.

AN sin chuireadh an cèill do Holofernes,
priomh-oifigeach àrmailte Assuir, gun
do dheasaich clann Israeil air son a' chog-
aidh, gun do dhùin iad suas slighean thìre
nam bèann, gun do dhàingnich iad uile
mhullaichean nam beànn àrda, agus gun do
chuir iad cip-tuislidh anns na dùchannaibh
còmhnard;
2 Air son an robh mòr chorruich air,
agus ghàirm e uile phrionnsa Mhòaib, agus
ceannardan Ammoin, agus uachdarain slios
na fairge;
3 Agus thubhairt e riutha, Innsibh dhomh
a nis, sibhse a mhic Chanaain, co iad an
sluagh so a ta a chòmhnuidh ann an tìr
'nam beànn, agus ciod iad na bailtean anns
am bheil iad a' tàmh, agus ciod e àireamh
an àrmailt aca, agus ciod anns am bheil an
cumhachd agus an neart aca a' co-sheasamh,
agus cò e an righ a ta os an ceann, agus an
ceannard air an àrmailt aca;
4 Agus car' son a chuir iad rompa gun
teachd agus mise a chòmhlachadh, a thuill-
eadh air uile luchd-àiteachaidh na h-àird-
an-iar?
5 An sin thubhairt Achior, an ceannard
aig uile mhacaibh Ammoin, Eisdeadh mo
thighearn a nis focal o bhéul do sheirbhis-
ich, agus cuiridh mi an céill duit an fhìrinn
a thaobh an t-sluaigh so a ta fantuinn am
fagus duit, agus a ta 'g àiteachadh dhùch-
anna nam beann; agus cha tig bréug a
mach a' béul do sheirbhisich.
6 Tha 'n sluagh so air teachd a mach o na
Chaldeich;
7 Agus bha iad air chuairt roimh so ann
am Mesopotamia, do bhrìgh nach leanadh
iad dìathan an aithriche, a bha ann an tìr
Chaldea.
8 Oir thréig iad slighe an sinnsear, agus
rinn iad aoradh do Dhia fhlaitheanais, an
Dia a b' aithne dhoibh: mar so thilg iad a
mach iad o ghnùis nan dia aca, agus theich
iad do Mhesopotamia, agus chuairtich iad
an sin mòran làithean.
9 An sin dh' àithn an Dia aca dhoibh
teicheadh o 'n àite far an robh iad air
chuairt, agus dol do thìr Chanaain: far an
do chòmhnuich iad, agus an do mhèudaich-
eadh iad le h-òr agus àirgiod, agus le ro
mhòran spréidh.
10 Ach an uair a chòmhdaich gorta tìr
Chanaain air fad, chaidh iad sios do 'n
Eiphit, agus bha iad air chuairt an sin, an
uair a bheathaicheadh iad, agus a dh' fhàs
iad an sin 'nan sluagh mòr, air chor is nach
b' urrainn neach an cinneach aca àireamh.
11 Air an aobhar sin dh' éirich rìgh na h-
Eiphit suas 'nan aghaidh, agus bhuin e gu
cealgach d' an taobh, agus rinn e iosal iad
le saoithreachadh ann an clachaibh-creadha,
agus rinn e 'nan tràillibh iad.
12 An sin ghlaodh iad ri 'n Dia, agus
bhuail e uile thìr na h-Eiphit le plàighibh
do-leigheas: mar so thilg na h-Eiphitich a
mach o 'n sealludh iad.
13 Agus thiormaich Dia a' Mhuir Ruadh
rompa,
14 Agus thug se iad gu béinn Shìna, agus
Cades Barne, agus thilg e mach uile luchd-
àiteachaidh an fhàsaich.
15 Mar so chòmhnuich iad ann an tìr nan
Amorach, agus sgrios iad le 'n neart muinn-
tir Eseboin gu léir, agus air dol nùll doibh
air Iordan shèalbhaich iad dùthaich nam
beann air fad.
16 Agus thilg iad a mach rompa an Ca-
naanach, am Peredsach, an Iebusach, agus
an Sicemach, agus na Gergesaich gu léir,
agus iadsan a chòmhnuich anns an tìr sin
mòran làithean.
17 Agus an uair nach do pheacaich iad
a 'm fianuis an Dé, shoirbhich iad, do
bhrìgh gu 'n robh an Dia sin aig am bheil
fuath do 'n olc maille riutha.
18 Ach an uair a theich iad o 'n t-slighe
a shònraich e dhoibh, bha iad air am mill-
eadh gu ro ghoirt ann an iomadh cath, agus
bha iad air an gìulan 'nam bràighdibh do
thìr nach bu leò fein, agns bha teampull an
Dé aca air a thilgeadh gu làr, agus bha am
bailtean air an glacadh leis na nàimhdibh.
19 Ach a nis tha iad air pilltinn ri 'n Dia,
agus air teachd a nios as na h-ionadaibh far
an robh iad air an sgapadh, agus fhuair iad
sealbh air Ierusalem, far am bheil an t-
ionad-naomh aca, agus tha iad air an suidh-
eachadh ann an tìr nam beann; oir bha e
air fhàsachadh.
20 A nis uime sin, mo thighearn agus m'
ùachdarain, ma tha mearachd idir anns an
t-sluagh so, agus ma pheacaicheas iad an
aghaidh Dhé, thugamaid fanear gum bi so
'na sgrios doibh, agus rachamaid suas agus
bheir sinn buaidh orra.
21 Ach mar bi aingidheachd sam bith
'nan cinneach, leigeadh mo thighearn a nis
an gnothuch seachad, air eagal gu 'n dìon
an Tighearn aca iad, agus gu 'm bi an Dia
aca air an taobh, agus gun tig sinn gu bhi
'nar masladh a 'm fianuis an t-saoghail.
22 Agus an uair a chriochnaich Achior na
briàthra sin, rinn an sluagh uile mònmhor,
a bha 'nan seasamh mu 'n bhùth; agus
labhair priomh dhaoine Holoferneis, agus
iadsan uile a bha chòmhnuidh ri taobh na

mara, agus ann am Moab, gu 'm bu chòir
da a chur gu bàs.
23 Oir, ars' iadsan, cha bhi eagal oirnn
roimh ghnùis chloinn Israeil: oir, féuch, is
sluagh iad aig nach 'eil neart no cumhachd
air son catha làidire.
24 A nis uime sin, a thighearna Holofer-
neis, théid sinne suas, agus bithidh iad nan
creich, gu bhi air an sgrios le t-àrmailt gu
léir.

## CAIB. VI.

AGUS an uair a sguir buaireas nan
daoine a bha mu 'n chomhairle,
thubhairt Holofernes, prìomh oifigeach
àrmailte Assuir, ri Achior agus ris na
Moabich uile, am fianuis uile chuideachd
chinneach eile,
2 Agus cò thusa, Achior, agus fir-tuaras-
dail Ephraim, gu 'n d' rinn thu fàisneachd
'nar measg mar air an là an diugh, agus
gu 'n dubhairt thu nach deanamaid cogadh
ri sluagh Israeil, do bhrìgh gu 'n dìon an
Dia iad, agus cò is dia ann ach Nabuchodo-
nosor?
3 Cuiridh esan a mach a chumhachd, agus
sgriosaidh se iad o aghaidh na talmhainn,
agus cha saor an Dia aca iad: ach millidh
sinne a shéirbhisich iad mar aon duine; oir
cha'n urrainn iad cur suas le cumhachd
nan each againne:
4 Oir lèo-san saltraidh sinn fo chosaibh
iad, agus bithidh am beanntan air mhisg
le 'm fuil fein, agus bithidh am machraich-
ean air an lìonadh le 'n closaichibh màrbha,
agus cha'n urrainn an cos-chéumanna seas-
amh romhainn, oir théid iad gu buileach a
dhìth, a deir righ Nabuchodonosor, tigh-
earn na talmhainn gu léir; oir thubhairt
e, Cha bhi aon dom' bhriathraibh-sa gu
dìomhain.
5 Agus thusa, Achior, fear-tuarasdail
Ammoin, a labhair na briathra so ann an
là t-aingidheachd, cha 'n fhaic thu mo
ghnùis tuilleadh o 'n là an diugh, gus an
dean mi diòghaltas air a' chinneach so a
thainig a mach as an Eiphit.
6 Agus an sin théid claidheamh m' àr-
mailte, agus mòr-chuideachd na mùinntir
a ta 'deanamh seirbhis domh, troimh nan
taobh agad, agus tuitidh tu a 'm measg nam
màrbh aca, an uair a philleas mise.
7 A nis uime sin bheir mo sheirbhisich
sibh air bhur n-ais gu tìr nam bèann, agus
suidhichidh iad sibh ann an aon do bhail-
tibh nan slighean:
8 Agus cha téid thusa a dhìth, gus am bi
thu air do sgrios maille riutha.
9 Agus ma ni thusa thu fein cìnnteach
'nad ìnntinn nach glacar iad, na tuiteadh
do ghnùis: labhair mise e, agus cha bhi aon
do mo bhriathraibh gu diomhain.
10 An sin thug Holofernes àithne d' a
sheirbhisich, a bha frithealadh 'na bhùth,
Achior a ghlacadh, agus a thoirt gu Be-
tulia, agus a liubhairt ann an làmhaibh
chlòinn Israeil,
11 Mar sin ghlac a sheirbhisich e, agus
thug iad a mach as a' chàmp e dh' ionn-
suidh a' chòmhnaird, agus chaidh iad o
mheadhon a' chòmhnaird chum tìre nam
beann, agus thàinig iad chum nan tobraich-
ean a bha fo Bhetulia.
12 Agus an uair a chunnaic fir a bhaile
iad, thog iad an innealan, agus chaidh iad
a mach as a' bhaile gu mullach na beinne,
agus chùm gach fear aig an robh crànn-
tabhuill air an ais iad o theachd a nios, le
clachaibh a thilgeadh orra.
13 Gidheadh, air doibh faotuinn gu h-
uaigneach fo 'n bhéinn, cheangail iad
Achior, agus thilg iad sios e, agus dh' fhàg
iad an coise na beinne e, agus phìll iad
chum an tighearna.
14 Ach theirinn na h-Israelich o 'n bhaile
aca, agus thàinig iad d' a ionnsuidh, agus
dh' fhuasgail iad e, agus thug iad gu Betu-
lia e, agus chuir iad e a 'm fìanuis uach-
daran a' bhaile;
15 A b' iad anns na làithibh sin Osias mac
Mhica, do thréubh Shimeoin, agus Cabris
mac Ghotonieil, agus Carmis mac Mhelcieil.
16 Agus ghairm iad cuideachd seanairean
a' bhaile gu léir; agus ruith an òigridh uile
cuideachd, agus am mnài, dh' ionnsuidh a
cho'-chruinnichidh, agus chuir iad Achior
ann am meadhon a t-sluaigh gu léir. An
sin fheòraich Osias deth ciod a rinneadh.
17 Agus fhreagair e agus chuir e an céill
doibh briathra comhairle Holoferneis, agus
na briathran uile a làbhradh leis ann am
meadhon phrionnsa Assuir, agus ge b' e ni
a labhair Holofernes gu h-uaibhreach an
aghaidh tighe Israeil.
18 An sin thuit an sluagh sios, agus rinn
iad aoradh do Dhia, agus ghlaodh iad ri
Dia, ag ràdh,
19 O Thighearna Dhé nan nèamh, faic an
uaill, agus gabh truas do staid iosail ar cin-
nich, agus seàll air gnùis na muinntir sin a
ta air an naomhachadh dhuit an diugh.
20 An sin thug iad comhfhurtachd do
Achior, agus mhol iad e gu mòr.
21 Agus thug Osias a mach as a' chuid-
eachd e chum a thighe fein, agus rinn e
cùirm do na seanairibh; agus ghàirm iad
air Dia Israeil rè na h-òidche sin air son
cuideachaidh.

## CAIB. VII.

AIR an ath là thug Holofernes òrdugh
d' a àrmailt uile, agus do 'n t-sluagh
uile a thàinig gu bhi air a' thaobh, chum
gu 'n atharraicheadh iad an càmp an aghaidh

Bhetulia, agus gu 'n glacadh iad roimh-
làimh bruthaichean thìre nam beann, agus
gu 'n deanadh iad cogadh an aghaidh chlò-
inn Israeil.
2 An sin dh' atharraich na fir-thréun aca
an càmpaichean air an là sin, agus bha àr-
mailt an luchd-cogaidh nan ochd fichead
agus deich mìle sàighdear-coise, dà mhìle
dhéug marcach, a thuilleadh air an àirneis,
agus air coisichibh eile a bha maille riu,
àireamh ro mhòr sluaigh.
3 Agus chàmpaich iad anns a' mhachair
am fagus do Bhetulia, làimh ris an tobar,
agus sgaoil iad iad fein ann an lèud thairis
air Dotaim eadhon gu Belmaim, agus ann
am fad o Bhetulia gu Ciamon, a ta thàll fa
chomhar Esdraelon.
4 A nis bha clann Israeil ann an trioblaid
ro mhòr, an uair a chunnaic iad an àireamh
aca, agus thubhairt gach aon r' a choimh-
earsnach, A nis imlichidh na daoine sin
suas aghaidh na talmhainn: oir cha 'n urr-
ainn aon chuid na beanntan àrda, no na
machraichean, no na sléibhtean, an cud-
throm aca a ghiùlan.
5 An sin ghlac gach fear na h-àirm chog-
aidh aige; agus an uair a las iad teine air
an tùraibh fein, dh' fhan iad, agus rinn iad
faire rè na h-òidhche sin.
6 Ach, air an dara là, thug Holofernes a
mach a mharc-shluagh gu léir ann an seal-
ladh chloinn Israeil a bha ann am Betulia,
7 Agus ghabh e beachd air na slighibh
suas dh' ionnsuidh a' bhaile, agus thàinig e
chum nan tobraichean uisge aca, agus ghlac
e iad, agus dhìon e iad le fir-chogaidh, agus
chaidh e fein dh' ionnsuidh a shluaigh fein.
8 An sin thàinig uile phrìomh-dhaoine
chloinne Esau d' a ionnsuidh, agus uile
uachdarain sluaigh Mhoaib, agus ceannar-
dan shlios na fairge, agus thubhairt iad,
9 Eisdeadh ar tighearn a nis focal, chum
nach bi léireadh 'nad àrmailt.
10 Oir cha 'n 'eil a' mhuinntir so do
chloinn Israeil ag earbsadh ri 'n sleagh-
annaibh, ach ri àirde nam beann anns am
bheil iad a chòmhnuidh, do bhrìgh nach
'eil e furasd dìreadh gu mullach nam beann
aca.
11 A nis uime sin, mo thighearna, na dean
cogadh 'nan aghaidh ann an òrdugh catha,
agus cha tuit fiù aon duine dod' shluagh.
12 Fan 'sa chàmp, agus gléidh uile dhaoine
an àrmailt agad, agus deanadh do sheirbh-
isich greim air tobar an uisge, a ta brùch-
dadh a mach aig cois na beinne:
13 Oir tha uile luchd-àiteachaidh Bhetu-
lia a' faotuinn an uisge a' sin: mar so cuir-
idh an tart a dhìth iad, agus bheir iad
seachad am baile aca; agus théid sinne agus
ar cuid dhaoine suas gu mullach nam beann
a ta am fagus, agus càmpaichidh sinn orra,
a dheanamh faire nach teich anam as a'
bhaile.
14 Mar so, bithidh iad fein, agus am mnài,
agus an clann air an sgrios leis a' ghorta;
agus mu 'n éirich claidheamh nan aghaidh,
bithidh iad air an léireadh air na sràidibh
far am bheil iad a' fuireach.
15 Mar so, bheir thu dhoibh droch
dhùais; a' chionn gu 'n d' rinn iad ceann-
airc, agus nach do chùm iad còdhail shìoch-
ail riut.
16 Agus thoilich na brìathra sin Holo-
fernes, agus a chuid seirbhisich uile, agus
shònraich e a dheanamh mar a thubhairt
iad.
17 Mar so, dh' fhalbh càmp chloinn
Ammoin, agus cuig mìle Assiriach maille
riu, agus chàmpaich iad anns a' mhachair,
agus ghabh iad na h-uisgeachan, agus na
tobraichean uisge aig cloinn Israeil.
18 An sin chaidh clann Esau suas maille
ri cloinn Ammoin, agus chàmpaich iad ann
an dùthaich nam beànn, thàll fa chomhar
Dhotaim; agus chuir iad cuid dhiùbh chum
na h-àirde deas, agus chum na h-àird' an
ear, thàll fa chomhar Ecrebel, a ta am fagus
do Chusi, a ta air an t-sruth Mocmur:
agus chàmpaich a' chuid eile do dh' àrmailt
nan Assiriach anns a' chòmhnard, agus
chòmhdaich iad aghaidh na tìre uile: agus
bha am bùthan agus an carbatan air an
suidheachadh, ann an àireamh ro mhòir.
19 An sin ghlaodh clànn Israeil ris an
Tighearn an Dia, do bhrìgh gu 'n do thréig
an cridhe iad: oir chuairtich an nàimhdean
uile iad air gach taobh, agus cha robh
slighe ann chum faotuinn as uatha.
20 Mar so dh' fhuirich uile chuideachd
Assuir mu 'n cuairt doibh, araon luchd-
coise, carbatan, agus marc-shluagh, ceithir
là déug thar fhichead; air chor is gun d'
fhàilnich an soithichean uisge gu léir uile
luchd-àiteachaidh Bhetulia.
21 Agus bha na cistean-uisge air am fa-
lamhachadh, agus cha robh uisge aca a dh'
òl an leòir car aon là; oir thug iad deoch
dhoibh air an tomhas.
22 Uime sin bha chlann òg' aca air bheag
misneach, agus dh' fhannaich na boirionn-
aich agus na h-òganaich aca leis an tart,
agus thuit iad air sràidibh a' bhaile, agus
air sligheannaibh nan geata, agus cha robh
ni b' fhaide neart annta.
23 An sin chruinnich an sluagh uile chum
Osiais, agus chum priomh-dhaoine a' bhaile,
araon oganaich agus òighean. agus clànn,
agus ghlaodh iad le guth mòr, agus thubh-
airt iad an làthair nan seanar,
24 Biodh Dia 'na bhreitheamh eadar sinne
agus thusa: oir rinn thu cron mòr duinn,
do bhrìgh nach d' ìarr thu sìth o chloinn
Assuir.

25 Oir a nis cha 'n 'eil fear-cuidichidh againn: ach reic Dia sinn nan làmhaibh, chum gu 'm biomaid air ar tilgeadh sios rompa le tart, agus mòr sgrios

26 A nis uime sin gàirm orra 'nad' ionnsuidh, agus thoir suas am baile air fad mar chreich do shluagh Holoferneis, agus do 'n àrmailt aig uile.

27 Oir is fearr duinn a bhi air ar deanamh 'nar creich dhoibh, na bàsachadh leis an tart: oir bithidh sinn 'nar seirbhisich dha chum gu 'm mair ar n-anama bèo, agus nach faic sinn bàs ar cloinne roimh ar sùilean, no ar mnathan, no ar clann a bhàsachadh.

28 Togaidh sinn na nèamhan agus an talamh mar fhianuis nad' aghaidh, agus ar Dia, agus Tighearn ar n-aithrichean, a ni peanas oirnn a réir ar peacanna, agus peacanna ar n-aithriche, nach dean e a réir is mar a thubhairt sinn an diugh.

29 An sin bha gul mòr le aon aontachadh ann am meadhon a' cho'-chruinnichidh; agus ghlaodh iad ris an Tighearna Dia le guth mòr.

30 An sin thubhairt Osias riùtha, A bhraithre, biodh deagh mhisneach agaibh; fuilingmaid fathast rè chùig làithean, oir anns an ùine sin féudaidh an Tighearn ar Dia a thròcair fein a thionndadh d' ar taobh; oir cha tréig e sinn gu tur.

31 Agas ma théid na làithean sin seachad, agus nach tig cuidcachadh d' ar n-ionnsuidh, nì mi a réir t-fhocail-sa.

32 Agus sgaoil e an sluagh, gach aon gu 'dhréuchd fein; agus chaidh iad chum nam ballachan agus nan tùr aig a' bhaile aca, agus chuir iad na mnathan agus a' chlànn dh' ionnsuidh an tighean fein; agus rinneadh ro iosal iad anns a' bhaile.

## CAIB. VIII.

A NIS aig an àm sin chual Iudit na nithe so, a bha 'na nighean do Mherari, mac Oics, mhic Ioseiph, mhic Osieil, mhic Elcia, mhic Ananiais, mhic Ghedeoin, mhic Raphaim, mhic Achito, mhic Elin, mhic Eliaib, mhic Nataneil, mhic Shamaeil, mhic Shalasadi, mhic Israeil.

2 Agus b' e Manasses a fear-pòsda, d' a tréubh agus cinneach fein, a bhàsaich aig a' bhuain-eòrna.

3 Oir 'n àm da seasamh a' sealltuinn thairis orra a bha 'ceangladh nan sguab air an raoin, thàinig an teas air a cheann, agus thuit e air a leabaidh, agus bhàsaich e ann am baile Bhetulia; agus dh' àdhlaic iad e maille r' a aithrichibh anns an achadh eadar Dotaim agus Balamo.

4 Mar so bha Iudit 'na bàntraich 'na tigh fein rè thri bliadhna agus cheithir miosa.

5 Agus rinn i dhi fein bùth air mullach a tighe, agus chuir i sac-éudach air a leasraidh, agus chaith i éididh bàntraich.

6 Agus rinn i trasgadh uile làithean a bantrachais, ach air feasgairibh nan sàbaid, agus air na sàbaidibh, agus air feasgairibh nan gealach-ùra, agus air na gealaichibhùra, agus air féilltibh agus làithibh sòlaimte thighe Israeil.

7 Bha i mar an céudna maiseach 'na gnùise, agus ro bhòidheach ri amharc oirre: agus dh' fhàg a còmpanach Manasses aice òr, agus àirgiod, agus séirbhisich, agus ban-sheirbhisich, agus féudal, agus fearann: agus thàmhaich i lèo sin.

8 Agus cha robh neach ann a thug droch fhocal dhi; oir bha eagal Dé oirre gu mòr.

9 A nis an uair a chual i briathran aingidh an t-sluaigh an aghaidh an uachdarain, gu 'n d' fhainnich iad a dhìth uisge: oir chual Iudit na h-uile bhriathra a labhair Osias riutha, agus gu 'n do mhionnaich e am baile a thoirt suas do na h-Assiriaich an déigh chuig làithean;

10 An sin chuir i a bean-frithealaidh fein, aig an robh riaghladh a gnothuichean uile, a ghàirmeadh Osiais, agus Chabris, agus Charmis, seanairean a' bhaile;

11 Agus thàinig iad d' a h-ionnsuidh; agus thubhairt i riutha, Eisdibh rium a nis, O sibhse uachdarain luchd-àiteachaidh Bhetulia: oir cha 'n 'eil bhur briathran ceart a labhair sibh an diugh ris an t-sluagh, a thaobh nam mionnan a thug sibh, agus a labhair sibh eadar Dia agus sibhse, agus gheàll sibh am baile a thoirt suas d' ar nàimhdibh, mar pìll an Tighearna anns na làithibh so a dheanamh cuideachaidh leibh.

12 Agus a nis, cò sibhse a bhrosnaich Dia air an là an diugh, agus a ta 'seasamh an àite Dhé am measg chloinn nan daoine?

13 Agus a nis féuchaibh an Tighearn Uile-chumhachdach, ach cha 'n aithne dhuibh nì sam bith gu bràth.

14 Oir cha 'n fhaigh sibh a mach dòimhne cridhe an duine, ni mò a mhothuicheas sibh na nithe a ta e' smuaineachadh; uime sin ciamar a rannsaicheas sibh a mach Dia, a rinn na nithe sin uile, agus a dh' aithnicheas sibh 'inntinn no a bheir sibh fanear a rùn? Ni-h-eadh, a bhràithre, na brosnaichibh an Tighearna Dia chum féirge.

15 Oir mar cuidich e sinn ann an taobh a stigh do na cùig làithean sin, tha cumhachd aige ar dìonadh an uair a thogras e, eadhon, gach là, airneo sgrios a thoirt oirnn air béulthaobh ar naimhdcan.

16 Na ceanglaibh comhairlean an Tighearn ar Dia-ne: oir cha duine Dia, gu 'n deanar bagradh 'na aghaidh; ni mo tha e mar mhac an duine, chum bhi caochlaidheach 'na ghìulan.

17 Air an aobhar sin fanamaid ri slàinte

uaith, agus gairmamaid air a chuideachadh
leinn, agus ma bhios e taitneach dha, cluin-
nidh e ar guth.
18 Oir cha d' éirich aon neach 'n-ar linn
fein, ni mò am bheil aon air bith a nis anns
na làithibh so, aon chuid tréubh no teagh-
lach, no sluagh, no baile, 'nar measg, a ta
'deanamh aoraidh do dhiathaibh a rinneadh
le làmhaibh, mar a bha 'sna h-amannaibh a
dh' fhalbh.
19 Air son an d' thugadh ar n-aithriche
do 'n chlaidheamh, agus mar chreich, aig
an robh tuiteam mòr roimh ar naimhdean.
20 Ach cha 'n aithne dhuinn Dia idir eile,
air an aobhar sin tha dochas againn nach
dean e dimeas oirnne, no air aon sam bith
d' ar cinneach.
21 Oir ma nithear greim oirnn air an
dòigh so, bithidh Iudea uile fàs, agus mill-
ear ar n-ionad naomh, agus agraidh e a
mhi-naomhachadh air ar béul.
22 Agus sgrios ar bràithrean, agus bràigh-
deanas na dùcha, agus fàsachadh ar n-òigh-
reachd, tionndaidhidh esan air ar cìnn am
measg nan cinneach, ge b' e àit am bi sinn
ann an daorsa, agus bithidh sinn 'nar n-
òilbheum agus 'nar masladh dhoibhsan uile
aig am bi sinn.
23 Oir cha bhi ar daorsa air a stiùireadh
gu deagh-ghean: ach tionndaidh an Tigh-
earn ar Dia e chum éas-urraim.
24 A nis uime sin, O bhràithre, noch-
damaid eiseimpleir d' ar bràithribh, a chionn
gu'm bheil an cridheachan ag earbsadh
ruinne: agus tha an t-ionad naomh, agus
an tigh, agus an t-altair, air an suidheach-
adh oirnne.
25 Os bàrr, thugamaid buidheachas do 'n
Tighearna ar Dia, a ta 'cur déuchainn
oirnn, eadhon mar a rinn e air ar n-aith-
richibh.
26 Cuimhnichibh na nithe a rinn e do
Abraham, agus mar a chuir e déuchainn
air Isaac, agus ciod a thachair do Iacob ann
am Mesopotamia ann an Siria, an uair a
ghléidh e caoraich Labain, bràthar a mhà-
thar fein.
27 Oir cha do dhearbh e sinne anns an
teine, mar a rinn e iadsan, air son rannsach-
aidh an cridheachan, ni mò an d' rinn e
dìoghaltas oirnne: ach sgiùrsaidh an Tigh-
earna iadsan a thig am fagus da, chum an
earaileachadh.
28 An sin, thubhairt Osias rithe, Gach ni
a labhair thu, labhair thu le deagh chridhe,
agus cha'n urrainn neach sam bith cur an
aghaidh do bhriathran.
29 Oir cha'n e so a' chéud là anns an d'
fhoillsicheadh do ghliocas; ach o thoiseach
do làithibh bha fios aig an t-sluagh uile air
do ghliocas, do bhrìgh gu'm bheil rùn do
chridhe maith.
30 Ach bha tart mòr air an t-sluagh, agus
cho'-éignich iad sinn gu dheanamh riutha
mar a thubhairt sinn, agus gu bòid a thoirt
oirnne fein, nach bris sinn.
31 Uime sin a nis dean ùrnuigh air ar
son, do bhrìgh gur boirionnach diadhaidh
thu, agus cuiridh an Tighearn uisge d' ar
n-ionnsuidh a lionadh ar soithichean, agus
cha 'n fhannaich sinn ni 's mò.
32 An sin thubhairt Iudit riutha, Eisd
rium, agus nì mi aon nì, a theid a mach air
feadh gach ginealaich do chlòinn ar cinnich
fein.
33 Seasaidh sibh an nochd anns a' gheata,
agus théid mise mach le mo bhean-frith-
ealaidh; agus an taobh a stigh do na làith-
ibh anns an do gheàll sibh am baile a
thoirt suas d' ar nàimhdibh, fiosraichidh an
Tighearn Israel le mo làimh-sa.
34 Ach na feòraichibh dhiomh mu 'n
ghnìomh so agamsa; oir cha 'n innis mi
dhuibh e, gus an criochnaichear na nithe a
ni mi.
35 An sin thubhairt Osias agus na prionn-
san rithe, Imich ann an sìth, agus gu robh
an Tighearna Dia air thoiseach ort, gu
dìoghaltas a dheanamh air ar nàimhdibh.
36 Mar so phìll iad o 'n bhùth, agus
chaidh iad chum an dàingnichean.

## CAIB. IX.

AN sin thuit Iudit air a gnùis fein, agus
chuir i luaithre air a ceànn, agus
rùisg i an sac-éudach leis an robh i air a
sgeudachadh; agus, mu 'n àm anns an robh
tùis an fheasgair sin air a thàirgseadh suas
ann an Ierusalem ann an tigh an Tighearna,
ghlaodh Iudit le guth mòr, agus thubhairt i,
2 O Thighearna Dhé m' athar Simeoin,
d' an tug thu claidheamh a dheanamh dìo-
ghaltais air na coigrich, a dh' fhuasgail
crios maighdinn chum a truailleadh, agus a
rùisg a sliasaid chum a nàire, agus a mhìll
a maighdeanas chum a maslaidh; oir thu-
bhairt thusa, Cha bhi e mar so; agus an
déigh sin rinn iad so:
3 Air an aobhar sin, thug thu na rìagh-
lairean aca thairis gu bhi air am marbhadh,
air chor is gun do dhath iad an leabaidh le
fuil, air doibh a bhi air am mealladh, agus
bhuail thu na seirbhisich maille ri 'n tigh-
earnaibh, agus na tighearnan air an righ-
chaithrichibh;
4 Agus thug thu am mnài mar chreich,
agus an nigheanna mar bhràighdean, agus
an cuid gu léir gu bhi air a roinn am measg
an cloinne ionmhuinn, a ghluaiseadh le t-
éud-sa, agus aig an robh fuath do thruaill-
idheachd am fola fein, agus a ghàirm ort-sa
air son furtachd: O Dhe, mo Dhia-sa, éisd
mar an céudna riumsa 'nam bhantraich.
5 Oir dh' oibrich thu a mach cha 'n e

mhàin na nithe sin, ach mar an céudna na
nithe a thachair roimhe, agus a thainig gu
crìch a rìs; ghabh thu beachd air na nith-
ibh a ta ann a nis, agus a ta chum teachd.
6 Seadh, bha na nithe sin deas aig làimh
a shonraich thu, agus a thubhairt, Féuch,
tha sinn an so: oir tha do shligheanna gu
léir air an ullachadh, agus tha do bhreith-
eanais air am fiosrachadh leat roimh làimh.
7 Oir, féuch, tha na h-Assiriaich air fàs
lionmhor 'nan cumhachd; tha iad air an
àrdachadh le h-each agus le duine: tha iad
a' deanamh uaill a' neart an còisridh; tha
iad ag earbsadh ri sgiath, agus ri sleagh,
agus ri bogha, agus ri crann-tàbhuill; agus
gu 'n fhios aca gur tusa an Tighearna a
bhriseas na coganna; 'se 'n Tighearna a 's
àinm duit.
8 Tilg sios an neart aca 'nad' chumhachd
fein, agus thoir sios an spionnadh aca 'nad'
chorruich fein; oir chuir iad rompa t-ionad
naomh a thruailleadh, agus am pailliun a
mhilleadh far am bheil t-àinm glòrmhor a
chòmhnuidh, agus adharc t-altarach a thilg-
eadh sios leis a' chlaidheamh.
9 Faic an uaill aca, agus cuir do chorruich
a mach air an cinn: thoir dhòmhsa, a ta
a 'm bhàntraich, a 'm laimh, an cumhachd
a smuainich mi.
10 Buail le sèoltachd mo bhile an seirbh-
iseach maille ris a' phrionnsa, agus am
prionnsa maille ris an t-seirbhiseach: bris
sios am mòr-chuis le làimh boirionnaich.
11 Oir tha do chumhachd-sa a co'-sheas-
amh cha 'n ann a 'n dòmhladas sluaigh,
agus do neart cha 'n ann ann an daoinibh
tréuna; oir is Dia thusa do 'n àmhghair-
each, fear-cuideachaidh do 'n t-sàruichte,
agus fear-cumail suas nan lag, fear-dionaidh
nan tréigta, agus slànuighear na muinntir a
ta gu 'n dòchas.
12 Guidheam ort, Guidheam ort, O Dhé
m' athar, agus Dia òighreachd Israeil, Tigh-
earna nèimh agus na talmhainn, Cruithear
nan uisgeachan, Righ gach créutair, éisd
thusa rim' ùrnuigh;
13 Agus thoir air mo chàinnt agus mo
shèoltachd a bhi dhoibhsan 'nan lot agus
'nam buille, a rùnaich nithe an-iochdmhor
an aghaidh do cho'-cheangail, agus do thighe
naoimh, agus an aghaidh mullaich Shioin,
agus an aghaidh tighe seilbh do chloinne.
14 Agus thoir air gach cinneach agus
tréubh aideachadh gur tusa Dia gach cumh-
achd agus neirt, agus nach 'eil aon idir eile
ann chum sluagh Israeil a dhìonadh ach
thu fein.

## CAIB. X.

ANIS, an uair a sguir i a bhi 'g éigh-
each ri Dia Israeil, agus a chrioch-
naich i na briathra sin,
2 Dh' éirich i far an do thuit i sios, agus
ghairm i air a ban-òglach, agus chaidh i
sios chum an tighe anns an robh i a' fuir-
each air na laithibh-sabaid, agus air na
làithibh-féille aice,
3 Agus spion i dhi an sac-éudach a bha
uimpe, agus chuir i dhi trusgain a bànt-
rachais, agus dh' ionnlad i a coluinn gu léir
le h-uisge, agus dh' ùng i i fein le h-oladh-
ungaidh luachmhoir, agus dhuàlaich i folt
a cìnn, agus chuir i coron air, agus chuir i
uimpe trusgain an aoibhneis, leis an robh i
air a sgeudachadh ri linn Mhanasseis a
companaich fein.
4 Agus chuir i cuàrain air a cosaibh, agus
chuir i oirre fein a bràistean, agus a slàbh-
raidhean, agus a fàinnean, agus a cluas-
fhàilean, agus a nithe maiseach gu léir,
agus dheasuich si i fein gu h-òirdheirc,
chum sùilean nan uile dhaoine a mhealladh
a chitheadh i.
5 An sin thug i searrag fìona d' a bàn-
òglach, agus corn oladh, agus lìon i màla
le gràn cruaidhichte agus le meallaibh
fhìgean, agus le aran tana; mar so phaisg i
na nithe sin uile cuideachd, agus chàraich i
oirre iad.
6 Mar so chaidh iad a mach dh'ionnsuidh
geata Bhetulia, agus fhuair iad Osias 'na
sheasamh an sin, agus Chabris agus Charm-
is, seanairean a' bhaile.
7 Agus an uair a chunnaic iad i, agus a
gnùis air atharrachadh, agus a sgeudachadh
air a mhùthadh, bha iongantas ro mhòr
orra a thaobh a maise, agus thubhairt iad
rithe,
8 Gu nochdadh Dia, Dia ar n-aithriche
deagh ghean duit, agus gu soirbhicheadh e
led' ghniomharaibh cruaidhe chum glòire
do chloinn Israeil, agus chum àrdachaidh
Ierusaleim. An sin rinn iad aoradh do
Dhia.
9 Agus thubhairt i riutha, Thugaibh
àithne geatan a' bhaile a bhi air am fosgladh
dhomsa, chum gu 'n téid mi a mach a dhean-
amh nan nithe mu 'n do labhair sibh rium.
Uime sin dh' àithn iad do na h-òganaich
a 'm fosgladh dhi, mar a thubhairt i.
10 Agus an uair a rinn iad so, chaidh
Iudit a mach, i fein, agus a ban-òglach
maille rithe; agus sheàll muinntir a' bhaile
'na déigh, gus an do theirinn i a' bhéinn,
agus gus an deachaidh i thairis air a'
ghlèann, agus gus nach b' urrainn doibh a'
faicinn ni 's mò.
11 Mar so chaidh iad dìreach mach an
glèann, agus choinnich céud fhreiceadain
nan Assiriach i,
12 Agus rinn iad greim oirre, agus dh'
fheòraich iad dhi, Cò d' am buin thu? agus
cia as duit? agus 'càit am bheil thu dol?
Agus thubhairt ise, Is ban-Eàbhrach mi,

agus theich mi uatha; oir bheirear dhuibh-
sa iad gu bhi air an cur a dhìth:
13 Agus tha mi teachd an làthair Holof-
erneis priomh cheannaird bhur n-àrmailt, a
chur an céill brìathra na fìrinn; agus
nochdaidh mi dha slighe air an gluais e,
agus air an coisinn e tìr nam beann air fad,
gu 'n fiù corp no anam aoin do na daoinibh
aige a chall.
14 A nis, an uair a chùal na daoine a
brìathra, agus a chunnaic iad a gnùis, bha
iongantas orra a thaobh a maise, agus
thubhairt iad rithe,
15 Theàrn thu do bheatha fein, do bhrìgh
gu 'n tàinig thu a nuas a 'm fianuis ar tigh-
earna; a nis uime sin thig dh' ionnsuidh a
phàilliuin, agus stiùridh cuid againn thu,
gus an toir iad suas thu 'na làimh.
16 Agus an uair a sheasas tu 'na fhìan-
uis, na biodh eagal ort 'nad' chridhe, ach
nochd dha a réir t-fhocail; agus buinidh e
gu maith riut.
17 An sin thagh iad asda cuig fichead fear
chum a dhol maille ri fein agus a bàn-ògl-
aich; agus thug iad i gu pàilliun Holofern-
eis.
18 An sin bha co-chruinneachadh air
feadh a' chàimp; oir chaidh iomradh a
teachd air feadh nam bùtha, agus thàinig
iad m' a timchioll, an uair a bha i 'na seas-
amh an taobh a mach d' on phàilliun aig
Holofernes, gus an d' innis iad dha m' a
déimhinn.
19 Agus bha iongantas orra a thaobh a
maise, agus bha meas aca air cloinn Israeil
air a sgàth-san; agus thubhairt gach aon
r' a choimhearsnach, Cò a dheanadh tàir
air an t-sluagh so, aig am bheil a leithid do
bhoirionnaich 'nam measg? gu cìnnteach
cha 'n 'eil e ceart gun rachadh aon duine
dhiùbh fhàgail, oir air faotuinn as da, dh'
fhéudadh e an talamh uile a mhealladh.
20 Agus chaidh iadsan a mach a bha a 'm
fagus do Holofernes, agus a chuid séirbhis-
each uile, agus thug iad do 'n phàilliun i.
21 A nis ghabh Holofernes tàmh air a
leabaidh fo cheann-bhrat a chaidh fhigh-
eadh le purpur, agus le h-òr, agus le h-em-
eraldaibh, agus le clachaibh luachmhoire.
22 Mar sin nochd iad dha i; agus thàinig
e a mach air béulaobh a phàilliuin, le lòch-
ranaibh airgid a' dol roimhe.
23 Agus an uair a thàinig Iudit 'na fhìan-
uis agus a 'm fìanuis a shéirbhiseach, ghabh
iad uile iongantas ri maise a gnùise; agus
thuit i sios air a h-aghaidh, agus rinn i ùml-
achd dha: agus thog a shéirbhisich suas i.

CAIB. XI.

AN sin thubhairt Holofernes rithe, A
bhoirionnaich, biodh deagh mhisneach
agad, na biodh eagal ort 'nad chridhe: oir
cha dean mi cron air neach sam bith a bha
toileach air seirbhis a dheanamh do Nab-
uchodonosor, rìgh na talmhainn uile.
2 A nis uime sin, mar cuireadh do
shlùagh-sa a ta chòmhnuidh anns na
beanntaibh ann an suarachas mi, cha bhith-
inn air togail suas mo shleagh 'nan agh-
aidh: ach rinn iad na nithe sin orra fein.
3 Ach a nis innis domh ca 'rson a theich
thu uatha, agus a thàinig thu d' ar n-ionn-
suidh-ne: oir tha thu air teachd air son
dìdein; biodh deagh mhisneach agad, bith-
idh do bheatha agad an nochd, agus an
déigh so:
4 Oir cha dean neach sam bith cron ort,
ach buinidh iad gu maith riut, mar a ni iad
ri seirbhisich an righ Nabuchodonosoir mo
thighearna.
5 An sin thubhairt Iudit ris, Gabh
brìathra do bhan-òglaich, agus ceadaich
dod' bhan-seirbhiseach labhairt 'nad fhìan-
uis, agus cha 'n innis mi aon bhréug d' om
thighearn an nochd.
6 Agus ma bheir thu géill do bhrìathraibh
do bhan-òglaich, bheir Dia a' chùis gu h-
iomlan gu crìch tromhad-sa; agus cha 'n
fhàilnich mo thighearna 'na rùintibh fein.
7 Mar is bèo Nabuchodonosor rìgh na
talmhainn uile, agus mar is bèo a chumh-
achd-san, a chuir thusa a mach a chumail
suas gach ni bèo: oir cha dean daoine a
mhàin seirbhis da tromhad-sa, ach mar an
céudna beathaichean na macharach, agus
an spréidh, agus èunlaith an adhair, a ta
bèo led' chumhachd-sa fo Nabuchodonosor
agus a thigh gu léir.
8 Oir chual sinn mad' ghliocas, agus
mad' innleachdan, agus a ta e air aithris air
feadh na talmhainn uile gu 'm bheil thusa
a mhàin urramach anns an rìoghachd gu
léir, cumhachdach ann an èolas, agus
miorbhuileach ann an téuchdaibh catha.
9 A nis, a thaobh a' ghnothuich mu 'n do
labhair Achior 'nad' chomhairle, chùal sinn
a bhrìathra: oir theasairg daoine Bhetulia
e, agus chuir e an céill doibh gach ni a
thubhairt e riut-sa.
10 Air an aobhar sin, O thighearna agus
uachdarain, na diùlt a ghuth: ach taisg
suas 'nad' chridhe e, oir a ta e fior: oir cha
deanar peanas air ar cinneach, ni mò a bheir
an clàidheamh buaidh orra, mar dean iad
peacadh an aghaidh an Dé aca fein.
11 Agus a nis, chum nach toirear buaidh
air mo thighearna, agus nach toirear a rùn
gu neoni, tha eadhon am bàs a nis air tuit-
eam orra, agus rinn am peacadh aca gréim
orra, uime sin dùisgidh iad an Dia fein gu
corruich, an uair a nì iad sin nach 'eil ceart
r' a dheanamh:
12 Oir tha 'n teachd-an-tir 'gan treigsinn,
agus tha 'n t-ùisge aca air fad, gann: agus

tha iad suidhichte gréim a dheanamh air
an spréidh aca, agus rùnaichte na nithe sin
uile a chaitheadh, a thoirmeasg Dia dhoibh
itheadh a réir a laghanna fein;
13 Agus tha iad stéighichte air céud-thor-
aidh an arbhair a chaitheadh, agus na deich-
eannan fìona agus olaidh, a naomhaich iad,
agus a ghléidh iad air son nan sagart a ta
'deanamh séirbhis ann an Ierusalem roimh
ghnùis ar Dé-ne: na nithe sin nach 'eil
laghail do neach air bith do 'n t-sluagh fiù
beanachd riu le 'n làmhaibh.
14 Oir chuir iad cuid do Ierusalem, do
bhrìgh gu 'n d' rinn iadsan mar an céudna
a leithid sin, a dh' fhaotuinn comais dhoibh
on àrd-chomhairle.
15 A nis, an uair a gheibh iad fios, o sin a
mach ni iad e, agus bheirear dhuit-sa iad
gu bhi air an sgrios air a' cheart là sin.
16 Air an aobhar sin, theich mise do bhan-
òglach, air falbh uatha, air domh a bhi
fiosrach air so uile; agus chuir Dia mi a
dh' oibreachadh a mach nithe maille riut-
sa, air son am bi iongantas air an t-saoghal
uile, agus air gach neach a chluinneas e.
17 Oir tha do bhan - òglach dìadhaidh,
agus a' deanamh seirbhis do Dhia fhlaith-
eanais a là agus a dh' òidhiche: a nis uime
sin, mo thighearna, fanaidh mi maille riut,
agus théid do bhan-òglach a mach air an
òidhiche do 'n ghleann, agus ni mi ùrnuigh
ri Dia, agus innsidh esan dhomh cuin a
chuir iad am peacannan an gnìomh:
18 Agus thig mi agus nochdaidh mi dhuit
e: an sin théid thu mach le t-àrmailt uile,
agus cha bhi aon diubh a chuireas 'nad'
aghaidh.
19 Agus trèoraichidh mi thu troimh
mheadhon Iudea, gus an tig thu air béul-
aobh Ierusaleim; agus suidhichidh mi do
righ-chaithear 'na mheadhon; agus greas-
aidh tu iad mar chaoraich gu 'n bhuàchaille,
agus cha 'n fhosgail fiu cù a bhéul riut:
oir dh' innseadh na nithe sin dhòmhsa a
réir mo roimh-eòlais, agus chuireadh an
céill domh iad, agus thàinig mi 'gan inn-
seadh dhuit.
20 An sin thoilich a brìathra Holofernes
agus a sheirbhisich uile: agus ghabh iad
iongantas r' a gliocas, agus thubhairt iad,
21 Cha 'n 'eil a leithid eile do bhoirionn-
ach, o 'n aon cheann aig an talamh gu ruig
an ceann eile, an dà chuid a thaobh maise
a gnùise, agus a thaobh gliocais a brìathra.
22 Thubhairt mar an céudna Holofernes
rithe, Rinn Dia gu maith thusa a chur
roimh an t-sluagh, chum neart a bhi 'nar
làmhaibh, agus sgrios a bhi orrasan a ta
deanamh tàir air mo thighearna.
23 Agus a nis tha thusa an dà chuid mais-
each 'nad' ghnùis, agus glice 'nad' bhriath-
raibh: gu cìnnteach, ma ni thu mar a thubh-
airt thu, bithidh do Dhia-sa mo Dhia-sa,
agus gabhaidh tu còmhnuidh ann an tigh
rìgh Nabuchodonosoir, agus bithidh tu
cliùiteach air feadh na talmhainn gu léir.

## CAIB. XII.

AN sin dh' àithn e a toirt a stigh far an
robh na soithichean airgid aige air
an suidheachadh; agus thug e òrdugh ull-
achadh a dheanamh air a son do 'n lòn aige
fein, agus gu 'n òladh i do 'n fhìon aige
fein.
2 Agus thubhairt Iudit, Cha 'n ith mi
dheth, air eagal òilbheum a thoirt: ach
deasaichear lòn air mo shon do na nithibh
a thug mi maille rium.
3 An sin thubhairt Holofernes rithe, Ma
theirigeas do theachd-an-tir fein, ciamar a
bheireamaid a leithid eile dhuit? oir cha 'n
'eil aon dod' chinneach maille ruinn.
4 An sin thubhairt Iudit ris, Mo thigh-
earna, mar is bèo t-anam, cha chaith do
bhan-òglach na nithe a ta agam, gus an
oibrich an Tighearna le mo làimh na nithe
sin a shònraich e.
5 An sin thug na seirbhisich aig Holof-
ernes i do 'n phàilliun, agus choidil i gu
meadhon òidhche, agus dh' éirich i an uair
a bha e am fagus do 'n fhaire-mhaidne.
6 Agus chuir i fios gu Holofernes, ag ràdh,
Thugadh mo thighearn a nis àithne gu 'n
rachadh do bhan-òglach a mach a dhean-
amh ùrnuigh.
7 An sin thug Holofernes òrdugh do 'n
fhreiceadan aige chum nach bacadh iad i:
mar so dh' fhan i 'sa chàmp rè thri laith-
ean, agus chaidh i mach air an òidhche gu
gleann Bhetulia, agus dh' ionnlad si i fein
ann an tobar uisge am fagus do 'n chàmp.
8 Agus an uair a thàinig i a mach, ghuidh
i air Tighearna Dia Israeil chum a slighe a
sheòladh a thogail suas cloinn a cinnich
fein.
9 Mar so thàinig i stigh glan, agus dh'
fhan i 'sa bhùth, gus an d' ith i a lòn aig
an fheasgair.
10 Agus air a' cheathramh là rinn Holof-
ernes cùirm d' a shéirbhisich fein a mhàin,
agus cha tug e cuireadh do aon air bith do
na h-oifigich chum na cùirme.
11 An sin thubhairt e ri Bagoas an càill-
teanach, ris an robh a chuid uile a 'n earb-
sadh, Rach a nis, agus co'-éignich a bhan-
Eàbhrach so a ta maille riut, a theachd d' ar
n-ionnsuidh, agus a dh' itheadh agus a dh'
òladh maille ruinn.
12 Oir, féuch, bithidh e 'na mhasladh
dhuinne ma leigeas sinn le a leithid do
bhoirionnach falbh, as éugais a cuideachd:
oir mar tarruing sinn d' ar n-ionnsuidh i,
ni i gaire-fanoid ruinn.
13 An sin chaidh Bagoas a mach o làth-

aireachd Holoferneis, agus thàinig e d' a h-
ionnsuidh, agus thubhairt e, Na biodh eagal
air a ghrùagaich mhaisich so teachd chum
mo thighearna, agus urram fhaotuinn 'na
làthair, agus fion òladh, agus sùgradh a
dheanamh maille ruinn, agus a bhi air a
deanamh air an là so mar aon do nighean-
aibh nan Assiriach, a ta 'frithealadh ann an
tigh Nabuchodonosoir.
14 An sin thubhairt Iudit ris, Cò mise, a
nis, gu 'n cuirinn an aghaidh mo thighearna?
Gu cinnteach ni mi gu h-ealamh ge b' e ni
a 's àill leis, agus bithidh e 'na thoilinntinn
domh gu là mo bhàis.
15 Uime sin dh' éirich i, agus dheasuich si
i fein le a sgeudachadh, agus le culaidh
boirionnaich gu léir: agus chaidh a ban-
òglach, agus sgaoil i croicionna mìne air an
làr air a son, fa chomhar Holoferneis, a
thugadh dhi le Bagoas air son a féuma gach
là, chum gun suidheadh agus gun itheadh i
orra.
16 A nis an uair a thàinig Iudit a stigh,
agus a shuidh i sios, bha cridhe Holoferneis
air a losgadh leatha, agus ghluaiseadh 'inn-
tinn, agus mhiannaich e gu mòr a conal-
tradh: oir ghlac e cothrom chum a meal-
ladh, o 'n là a chunnaic e i.
17 An sin thubhairt Holofernes rithe, Ol
a nis, agus bi subhach maille ruinn.
18 Uime sin thubhairt Iudit, Olaidh mi a
nis, mo thighearna, do bhrigh gum bheil
urram air a chur air mo bheatha an diugh,
ni 's mo na air na làithibh sin uile o rugadh
mi.
19 An sin ghabh i, agus dh' ith, agus dh'
òl i 'na làthair, na nithe a dheasaich a ban-
òglach.
20 Agus ghabh Holofernes tlachd mòr
dhi, agus dh' òl e barrachd mòr fìona na
dh' òl e aig àm sam bith ann an aon là o
rugadh e.

## CAIB. XIII.

A NIS, air teachd do 'n fheasgair, rinn
a sheirbhisich cabhag gu falbh, agus
dhùin Bagoas a bhùth o 'n taobh a mach,
agus chuir e air falbh an luchd-frithealaidh
o làthaireachd a thighearna; agus thug iad
an leapaichean orra; oir bha iad gu léir
sgìth, do bhrigh gu 'n do lean a' chùirm gu
fada.
2 Agus dh' fhàgadh Iudit leatha fein anns
a' bhùth, agus Holofernes 'na shìneadh air a
leabaidh; oir bha e air a lionadh le fion.
3 A nis thug Iudit òrdugh d' a ban-òglaich
seasamh air an taobh a mach do 'n t-seòmar-
leapach, agus fuireach gus an tigeadh i
mach, mar a rinn i gach là: oir thubhairt i
gun rachadh i a mach chum nan ùrnuigh-
ean aice, agus labhair i ri Bagoas mu 'n
ghnothuch chéudna.

4 Mar so chaidh iad uile a mach, agus cha
d' fhàgadh beag no mòr 'san t-seòmar-leap-
ach. An sin thubhairt Iudit 'na cridhe, a'
seasamh ri taobh na leapach aige, O Thigh-
earna Dhé gach uile chumhachd, seàll
eadhon a nis air oibribh mo làmh air son
àrdachaidh Ierusaleim.
5 Oir 'se nis an t-àm chum cuideachadh a
dheanamh led' òighreachd, agus chum nan
ìnnleachd agam a chur an gnìomh, a sgrios-
adh nan nàmhaid a dh' éirich 'nar n-agh-
aidh.
6 An sin thàinig i gu post na leapach a
bha aig ceann Holoferneis, agus thug i nuas
an claidheamh aige a' sin,
7 Agus dhlùthaich i ris an leabaidh aige,
agus ghlac i folt a chìnn, agus thubhairt i,
Neartaich mi an diugh, O Thighearna Dhé
Israeil.
8 Agus bhuail i e dà uair air a mhuineal
le a h-uile neart, agus thug i dheth an
ceànn,
9 Agus thilg i sios a chorp bhàrr na leap-
ach, agus spion i nuas an ceann-bhrat o na
puist; agus an déigh sin chaidh i a mach,
agus thug i ceann Holoferneis d' a ban-òg-
laich;
10 Agus chuir i e 'na màla-bìdh: mar so
chaidh iad le chéile a mach, a réir an
cleachdaidh, a dheanàmh ùrnuigh; agus an
uair a chaidh iad seachad air a' chàmp,
chuairtich iad an gleànn, agus dhìrich iad
béinn Bhetulia, agus ràinig iad a gheataich-
ean.
11 An sin ghlaodh Iudit a 'm fad as ris an
luchd-faire aig a' gheata, Fosgail, fosgail a
nis an geata: tha Dia, eadhon ar Dia-ne
maille ruinn, a nochdadh a chumhachd fein
fathast ann an Ierusalem, agus na feachdan
aige an aghaidh an nàmhaid, mar a rinn e
eadhon an diugh.
12 A nis, an uair a chùal daoine a baile a
guth, rinn iad cabhag gu dol sios dh' ionn-
suidh geata am baile fein, agus ghairm iad
air seanairibh a' bhaile.
13 Agus an sin ruith iad uile, eadar bheag
agus mhòr; oir bha e iongantach lèo gu 'n
tàinig i: uime sin dh' fhosgail iad an geata,
agus ghabh iad rompa, agus las iad teine
mar sholus, agus sheas iad m' an timchioll.
14 An sin thubhairt i riutha le guth àrd,
Molaibh, molaibh Dia, a deirim, molaibh
Dia; oir cha tug e air falbh a thròcair o
thigh Israeil, ach sgrios e ar nàimhdean le
mo làmhaibh-sa an nochd.
15 An sin thug i an cèann as a' mhàla,
agus nochd i e, agus thubhairt i riutha,
Faicibh ceann Holoferneis, prìomh chean-
nard àrmailte Assuir, agus faicibh an ceann-
bhrat anns an do luidh e 'na mhisge; agus
chuir an Tighearn as da le làimh boirion-
naich.

16 Mar is bèo an Tighearna, a chùm mi air an t-slighe an deachaidh mi, mhèall mo ghnùis e chum a sgrios, agus an déigh sin cha do pheacaich e maille rium, chum mo thruailleadh agus nàir a chur orm.

17 An sin bha iongantas ro mhòr air an t-sluagh uile, agus chròm siad iad fein, agus rinn iad aoradh do Dhia, agus thubhairt iad a dh' aon ìnntinn, Gu mo beannaichte thusa, ar Dia-ne, a thug an diugh gu neoni nàimhdean do phobuill fein.

18 An sin thubhairt Osias rithe, O a nighinn, is beannaichte thusa ann an Dia os ceann uile bhoirionnaich na talmhainn; agus beannaichte gu robh an Tighearna Dia, a chruthaich na nèamhan agus an talamh, a shèol thusa chum ceann àrd-cheannaird ar nàimhdean a ghearradh dheth.

19 Oir cha dealaich do mhisneach anns a' chùis so ri cridhe dhaoine, aig am bheil cuimhne air cumhachd Dhe, gu siorruidh.

20 Agus gun tiondaidheadh Dia na nithe sin mar chliù bithbhuan dhuit-sa, 'gad fhiosrachadh le nithibh maithe, do bhrìgh nach do chaomhain thu do bheatha fein air son àmhghair ar cinnich fein, ach rinn thu dìoghaltas air son ar sgrios, a' gluasad air slighe dhìrich am fianuis ar Dé-ne. Agus ghlaodh an sluagh uile, Biodh e mar sin, biodh e mar sin.

## CAIB. XIV.

AN sin thubhairt Iudit riu, Eisdibh rium a nis, a bhràithre, agus gabhaibh an ceann so, agus crochaibh e air an àit a 's àirde d' ar ballachaibh.

2 Agus co luath 'sa thig a' mhaduinn, agus a thig a' ghrian a mach air an talamh, gabhadh gach aon agaibh a bhùill-àirm, agus rachadh gach duine tréun a mach as a' bhaile, agus cuiribh ceannard thairis orra, mar gu 'm biodh sibh a' dol sios do 'n àrfhaiche dlùth air freiceadan nan Assiriach; ach na rachaibh sios.

3 An sin glacaidh iad an àrmachd, agus théid iad sios dh' ionnsuidh a' chàimp aca, agus togaidh iad suas ceannardan àrmailte Assuir, agus ruithidh iad gu bùth Holoferneis, ach chan fhaigh iad e: an sin tuitidh eagal orra, agus teichidh iad as bhur fianuis.

4 Mar so cuiridh sibhse, agus iadsan uile a ta chòmhnuidh air criochaibh Israeil an ruaig orra, agus cuiridh sibh as doibh nan siubhal.

5 Ach mu 'n dean sibh na nithe sin, gairmibh a 'm ionnsuidh Achior an t-Ammonach, chum gu 'm faic agus gu' m fanaich e esan a ta 'deanamh tàir air tigh Israeil, agus a chuir d' ar n-ionnsuidh e, mar gu 'm b' ann chum a bhàis.

6 An sin, ghairm iad air Achior a mach a' tigh Osiais; agus an uair a thàinig e, agus a chunnaic e ceann Holoferneis ann an làimh duine ann an coimhthionail an t-sluaigh, thuit e air a ghnùis, agus dh' fhailnich a spiorad.

7 Ach an uair a thug iad thuige e, thuit e aig cosaibh Iudit, agus rinn e ùmhlachd dhi, agus thubhairt e, Is beannaichte thusa ann an uile phàilliun Iuda, agus anns gach uile chinneach, air am bi iongantas aig cluinntinn dhoibh mu t-àinm.

8 A nis uime sin cuir an céill domh na h-uile nithe a rinn thu 'sna làithibh so. An sin dh' innis Iudit dha, ann am meadhon an t-sluaigh, gach ni a rinn i, o 'n là air an deachaidh i a mach, gus an uair sin anns an do labhair i riutha.

9 Agus an uair a sguir i o bhi labhairt, rinn an sluagh iolach le guth mòr, agus rinn iad fuaim aoibhneach 'sa bhaile aca.

10 Agus an uair a chunnaic Achior na h-uile a rinn Dia Israeil, chreid e gu mòr ann an Dia, agus thimchioll-ghearr e feòil a roimh-chroicinn, agus dh' aonaicheadh e ri tigh Israeil chum an la 'n diugh.

11 Agus an uair a dh' éirich a' mhaduinn, chroch iad ceann Holoferneis air a' bhalla, agus ghabh gach fear na bùill-àirm aige, agus chaidh iad a mach 'nan cuideachdaibh gu mullachaibh nam beann.

12 Ach an uair a chunnaic na h-Assiriaich iad, chuir iad fios chum nan ceannard aca, a thàinig dh' ionnsuidh nan oifigeach agus nan ceannard aca, agus gach aon d' an rìaghlairibh.

13 Mar sin thàinig iad chum pàilliuin Holoferneis, agus thubhairt iad ris-san air an robh cùram a chodach uile, Dùisg a nis a thighearna; oir tha do dhànadas aig na traillibh teachd a nuas chum an cath a chur 'nar n-aghaidh, chum gu 'n sgriosar iad gu buileach.

14 An sin chaidh Bagoas a steach, agus bhuail e aig dorus a' phàilliuin; oir bha dùil aige gu 'n do choidil e maille ri Iudit.

15 Ach do bhrìgh nach do fhreagair neach sam bith, dh' fhosgail se e, agus chaidh e do 'n t-seòmar-leapach, agus fhuair se e air a thilgeadh màrbh air an làr, agus thugadh an ceann deth.

16 Uime sin ghlaodh e le guth mòr, le gul, agus osnaich, agus mòr éighich, agus réub e' éudach.

17 An déigh dha dol do 'n bhùth far an do thàmhaich Iudit; agus an uair nach d' fhuair e i, léum e a mach chum an t-sluaigh, agus ghlaodh e,

18 Bhuin na tràillean so gu mealltach; thug aon bhoirionnach do na h-Eabhraich masladh air tigh righ Nabuchodonosoir: oir, feuch, tha Holofernes 'na shìneadh air an làr gu 'n cheann.

19 An uair a chùal ceannardan àrmailte
nan Assiriach na briàthra sin, réub iad an
còta, agus bha an ìnntinnean fo thrioblaid
iongantach, agus bha glaodh agus farum ro
mhòr air feadh a' chàimp.

## CAIB. XV.

AGUS an uair a chùal iadsan a bha anns
na bùthannaibh na nithe a thachair,
bha iongantas orra.
2 Agus thuit eagal agus bàll-chrith orra,
air chor is nach robh aon duine aig an robh
a' chridhe fuireach ann an sealladh a choimh-
earsnaich, ach a' brùchdadh a mach uile
cuideachd, theich iad air gach slighe anns
a' chòmhnard, agus ann an dùthaich nam
beann.
3 Theich iadsan mar an céudna a chàm-
paich anns na beanntaibh ceithir thimchioll
Bhetulia. An sin brùchd clann Israeil a
mach orra, eadhon gach fear 'nam measg a
bha 'na ghàisgeach.
4 An sin chuir Osias fios chum Bhetomas-
teim, agus chum Bhebai, agus Chobai, agus
Chola, agus chum uile chriochan Israeil, a
leithid is a dh-innseadh na nithe a rinneadh,
agus gu 'm brùchdadh na h-uile a mach air
na nàimhdibh aca chum an sgriosadh.
5 A nis, an uair a chuàl clann Israeil so,
leag iad gu léir orra a dh' aon ìnntinn, agus
mhàrbh siad iad gu Cobai: iadsan mar an
céudna a thàinig o Ierusalem, agus o dhù-
thaich nam beann gu léir, (oir dh' innis
daoine dhoibh ciod na nithe a rinneadh ann
an càmp an nàimhdean,) agus iadsan a bha
ann an Galaad, agus ann an Galilee, chuir
iad an ruaig orra le mòr sgrios, gus an robh
iad seachad air Damascus, agus air na
crìochaibh aige.
6 Agus leag an t-iomlan, a bha chòmh-
nuidh ann an Betulia, air càmp Assuir, agus
chreach siad iad, agus rinneadh ro shàibh-
ear iad.
7 Agus bha 'n t-iomlan aig cloinn Israeil
a phìll o 'n àr; agus fhuair na frith-bhail-
tean agus na mòr-bhailtean, a bha anns an
beanntaibh agus anns a' chòmhnard, iomadh
creach; oir bha an àireamh ro mhòir.
8 An sin thàinig Ioacim an t-àrd shagart,
agus seanairean chloinn Israeil a bha chòmh-
nuidh ann an Ierusalem, a dh' fhaicinn nan
nithe maithe a nochd Dia do Israel, agus a
dh' fhaicinn Iudit, agus a chur fàilte oirre.
9 Agus an uair a thàinig iad da h-ionn-
suidh, bheannaich iad i le aon ìnntinn, agus
thubhairt iad rithe, Is tusa àrdachadh Ie-
rusaleim, is tusa mòr ghlòir Israeil, is tu
mòr aoibhneas ar cinnich:
10 Rinn thu na nithe sin uile led' làimh
fein: rinn thu mòr mhaith do Israeil, agus
tha Dia toillichte leis; gu robh thu air do
bheannachadh leis an Tighearn Uile-chumh-
achdach gu bràth. Agus thubhairt an
sluagh uile, Mar sin biodh e.
11 Agus chreach an sluagh an càmp rè
dheich là fichead: agus thug iad pàilliun
Holoferneis do Iudit, agus an obair-àirgid
aige uile, agus a leapaichean, agus a shoith-
ichean, agus 'àirneis gu léir: agus ghabh
i e, agus chuir i air a muileid e, agus dheas-
uich i a carbadan, agus chuir i na nithe sin
orra.
12 An sin ruith boirionnaich Israeil uile
cuideachd 'ga faicinn, agus bheannaich iad
i, agus rinn iad dànnsa 'nam meàsg fein air
a son; agus ghabh i géugan 'na làimh, agus
thug i iad do na boirionnaich a bha maille
rithe.
13 Agus chuir iad blàth-fhleasg do 'n
chrànn-olaidh oirre fein agus air a ban-
òglaich a bha maille rithe, agus chaidh i air
thoiseach air an t-sluagh uile anns an
dànnsa, a' trèorachadh nam ban uile: agus
lean ùile dhaoine Israeil 'nan àrmachd le
blàth-fhleasgaidh, agus le h-òranaibh 'nam
béul.

## CAIB. XVI.

AN sin thòisich Iudit air òran buidh-
eachais a shéinn ann an Israel uile,
agus shéinn an sluagh uile maille rithe an
t-òran molaidh so.
2 Agus thubhairt Iudit, Tòisichibh do mo
Dhia le tiompanaibh, seinnibh do mo Tigh-
earna le ciombalaibh: gléusaibh dha salm
nuadh: àrdaichibh e, agus gairmibh air
'àinm.
3 Oir brisidh Dia na coganna: oir a 'm
measg nan càmp, ann am meadhon an t-
sluaigh, shaor e mi a' làmhaibh na muinn-
tir a rinn géur-leanmhuinn orm.
4 Thàinig Assur as na beanntaibh o 'n
àirde tùath, thàinig e le deich mìle a dh'
àrmailte, chuir an lionmhorachd stad air na
bras-shruthaibh, agus chòmhdaich am marc-
shluagh na beannta.
5 Rinn e bòsd gun loisgeadh e suas mo
chriochan, agus gu 'm màrbhadh e m' òigair-
ean leis a' chlaidheamh, agus gu 'm spair-
teadh e leanabana na cìche ris an làr, agus
gun deanadh e mo chlann bheag 'nan
creich, agus m' òighean nan cobhartaich:
6 Ach mheàll an Tighearn Uile-chumh-
achdach iad 'nan dòchas le làimh boirionn-
aich.
7 Oir cha do thuit an t-aon cumhachdach
leis na h-òganaich, ni mò a bhuail mic nan
Titach e, agus cha d' éirich na famhairean
mòra air: ach lagaich Iudit nighean Mhe-
rari e le maise a gnuise.
8 Oir chuir i dhi trusgan a bàntrachais air
son àrdachaidh na muinntir a bha air an
sàruchadh ann an Israel, agus dh' ùng i a
gnùis le h-oladh-ùngaidh, agus cheangail i

a folt ann an coron, agus ghabh i éudach
anairt chum a mhealladh.
9 Thruaill a cuarain a shùilean, rinn a
maise priosanach do 'n ìnntinn aige, agus an
claidheamh troimh a mhuineal.
10 Chuir a dànachd crith air na Persaich,
agus bha na Medaich fo eagal air son a
crùadail.
11 An sin ghlaodh mo mhuinntir àmh-
ghaireach le h-aoibhneas, agus dh' éigh mo
mhuinntir laga gu h-àrd; ach bha iongan-
tas orra: thog iad sin suas an guth, ach
thilgeadh sios iad.
12 Throimh-lot mic nan ainnir iad, agus
leòin siad iad mar chloinn nam fògaireach:
chaidh iad a dhìth le cath an Tighear-
na.
13 Canaidh mi do 'n Tighearn òran
nuadh: O a Thighearna, tha thu mòr agus
glòrmhor, mìorbhuileach ann an neart, agus
do-cheannsachaidh.
14 Deanadh gach créutair seirbhis duit:
oir labhair thu, agus bha iad ann; chuir
thu do Spiorad a mach, agus dhealbh se
iad; agus chan' eil aon a chuìreas an agh-
aidh do ghuth.
15 Oir gluaisear na beanntan o 'm bunait-
ibh leis na h-uisgeachaibh; leaghaidh na
creaga mar chéir aig do làthaireachd; gidh-
eadh tha thu tròcaireach dhoibhsan d' an
eagal thu.
16 Oir tha gach ìobairt tuilleadh 's beag,
mar fhàile chùbhraidh dhuit-se, agus cha 'n
'eil an reamhrachd gu léir ni 's leòir air
son ìobairt-loisgte, oir tha esan air am
bheil eagal an Tighearna mòr an còmh-
nuidh.
17 Is an-aoibhinn do na cinnich a ta 'g
éiridh suas an aghaidh mo luchd-dàimhe!
ni an Tighearna Uile-chumhachdach dìogh-
altas orra ann an là a' bhreitheanais, ann a
bhi 'cur teine agus cnuimheagan 'nam feòil;
agus fairichidh siad iad, agus guilidh iad a
chaoidh.
18 A nis, an uair a chaidh iad a steach do
Ierusalem, rinn iad aoradh do 'n Tighearn;
agus an uair a bha an sluàgh air an glan-
adh, thug iad ìobairtean-loisgte suas, agus
an saor-thabhartasan, agus an tiodhlacan.
19 Thug Iudit mar an céudna suas uile
airneis Holoferneis, a thug an sluagh dhi,
agus thug i seachad an ceann-bhrath, a thug
i a mach as a shèomar-leapach, mar thiodh-
lac do 'n Tighearna.
20 Mar so bhuanaich an sluagh a' dean-
amh cùirm ann an Ierusalem air béulaobh
an ionaid naoimh rè thri miosa, agus dh'
fhan Iudit maille riu.
21 An déigh na h-ùine so phìll gach aon
gu òighreachd fein, agus chaidh Iudit gu
Betulia, agus dh' fhuirich i 'na seilbh fein,
agus bha i urramach 'na là fein anns an
dùthaich uile.
22 Agus mhiannaich mòran i, ach cha d'
aithnich a h-aon i rè uile làithean a beatha,
an déigh bàis Mhanasseis a fir-pòsda, agus
an déigh dha a bhi air a chruinneachadh
r' a phobull fein.
23 Ach chìnn i ni 's mò agus ni 's mo ann
an urram, agus dh' fhàs i aosda ann an tigh
a fir-pòsda, air di a bhi cuig fichead agus
cuig bliadhna dh' aois, agus rinn i a ban-
òglach saor; mar so dh' éug i ann am Be-
tulia: agus dh' àdhlaic iad i ann an ùaighe
a fir-pòsda fein Manasseis.
24 Agus rinn tigh Israeil caoidh air a son
rè sheachd làithean: agus mu 'n d' fhuair i
bàs, roinn i a maoin orrasan uile bu dlùth-
aidh ann an dàimhe ri Manasses a fear-
pòsda fein, agus orrasan a b' fhaigse d' a
cinneach fein.
25 Agus cha robh gin ann a chuir eagal
tuille air cloinn Israeil ann an làithibh Iu-
dit, no rè ùine fhada an déigh a bais.

# ESTER.

A' chuid eile do na Caibitealaibh ann an Leabhar Esteir, nach 'eil air am faot-
uinn aon chuid anns an Eabhra, no anns a' Chaldee.

Earrann do 'n deicheamh Caibiteal, a réir na
Gréugais.

AN sin thubhairt Mardoceus, Rinn Dia
na nithe sin.
5 Oir tha cùimhne agam air bruàdar a
chunnaich mi a thaobh nan nithe sin, agus
cha d' fhàilnich a bheag dheth.
6 Dh' fhàs tobar beag 'na amhainn, agus
bha solus ann, agus a' ghrian, agus mòran
uisge: is i an amhainn so Ester, a phòs an
righ, agus a rinn e 'na banrighinn.
7 Agus is iad an dà dhràgon mise agus
Aman.
8 Agus b' iad na cinnich iadsan a chruin-
nicheadh a sgrios àinme nan Iudhach:
9 Agus is e mo chinneach-sa an t-Israel
so, a ghlaodh ri Dia, agus a thearnadh: oir

theàrn an Tighearna a shluagh fein, agus
shaor an Tighearn sinn o na truaighibh sin
uile, agus rinn Dia comharan agus mòr-
bhuile mòra, nach d' rinneadh a 'm measg
nan Cinneach.
10 Uime sin rinn e dà chrànnchur, aon air
son sluaigh Dhé, agus aon eile air son nan
Cinneach uile.
11 Agus thàinig an dà chrànnchur sin aig
an uair, agus aig an àm, agus aig là a'
bhreitheanais, an làthair Dé a 'm measg nan
cinneach air fad.
12 Mar so chùimhnich Dia a phobull fein,
agus dh' fhìreanaich e òighreachd fein.
13 Air an aobhar sin bithidh na làithean
sin aca anns a' mhios Adar, air a' cheath-
ramh agus a' chùigeamh là déug do 'n
mhios chéudna, le mòr-chuideachd agus
aoibhneas, agus le toilinntinn an làthair Dé,
a réir nan ginealach am measg a phobuill
fein gu bràth.

## CAIB. XI.

ANNS a' cheathramh bliadhna do rìogh-
achadh Ptolemeuis, agus Chleopatra,
thug Dositeus, a deir gu 'n robh e 'na sha-
gart agus 'na Lebhitheach, agus Ptolemeus
a mhac, an litir so aig Purim, eadhon mar
a thubhairt iad fein an aon litir, agus gun
do mhìnicheadh i le Lisimacus, mac Ptole-
meuis, a bha ann an Ierusalem.
2 Ann an dara bliadhna do rioghachadh
Artacserceseis an t-uasail, air a' chéud là
do 'n mhios Nisan, bhrùadair Mardoceus,
Iairuis, mhic Shimei, mhic Chisai, do mac
thréubh Bheniamin, brùadar;
3 A bha 'na Iudhach, agus a chòmhnuidh
ann am baile Shusa, duine mòr, agus seir-
bhiseach ann an cùirt an rìgh.
4 B' esan mar an céudna aon do na bràigh-
dibh a ghìulan Nabuchodonosor righ
Bhabiloin o Ierusalem maille ri Ieconias
righ Iudea; agus b' e so am brùadar
aige.
5 Féuch farum buaireis, le tàirneanach,
agus le critheannaibh-talmhainn, agus le
h-aimhreite anns an tìr:
6 Agus, féuch, thàinig dà dhràgon mhòr
a mach deas gu cogadh, agus bha 'n éigh-
each aca mòr.
7 Agus aig an éigheach aca bha na h-uile
chinnich deas gu cogadh, chum gu 'n cuir-
eadh iad an cath an aghaidh an t-sluaigh
fhìrinnich.
8 Agus féuch bha là dòrchadais agus
dùibhre, trioblaid agus teanntachd, àmh-
ghair agus buaireis mhòir, air an talamh.
9 Agus bha 'n cinneach firinneach gu léir
fo thrioblaid, air eagal an truaighean fein,
agus bha iad deas gu dol a dhìth.
10 An sin ghlaodh iad ri Dia; agus 'nàm
doibh a bhi 'g éigheach, rinneadh tuil mòr,
mar gu 'm b' ann a' tobar beag, eadhon mòr-
an uisge.
11 Dh' éirich an solus agus a' ghrìan suas,
agus chaidh an t-iosal àrdachadh, agus
chuir iad as doibhsan a bha glòrmhor.
12 A nis, an uair a dhùisg Mardoceus, a
chunnaic am bruadar so, agus an ni a shòn-
raich Dia a dheanamh, chùm e air chuimh-
ne am brùadar so, agus gus an tàinig an
òidhche bha e ro dheònach air fios fhaot-
uinn uime.

## CAIB. XII.

AGUS ghabh Mardoceus fois dha fein
anns a' chùirt maille ri Gabata agus
Tarra, dithis chaillteanaich an righ, agus
luchd-gleidhidh na lùchairt.
2 Agus chual e an ìnnleachdan, agus
rannsaich e an rùintean a mach, agus dh'
fhiosraich e gu 'n robh iad chum greim a
dheanamh air an righ Artacsercses; agus
uime sin thug e fios do 'n righ mu 'n tim-
chioll.
3 An sin cheasnuich an righ an dithis
chàillteanaich, agus an déigh dhoibh an ni
aideachadh, bha iad air an tachdadh.
4 Agus rinn an righ cuimhneachan air na
nithibh sin, agus sgriobh Mardoceus mar
an céudna umpa.
5 Mar sin dh' àithn an righ do Mhardo-
ceus seirbhis a dheanamh anns a' chùirt,
agus air son sin thug e duais da.
6 Gidheadh dh' iarr Aman mac Amada-
tuis an t-Agageach, a bha ann an urram
mòr aig an righ, trioblaid a chur air Mar-
doceus agus a shluagh, a thaobh nan càill-
teanach aig an righ.

## CAIB. XIII.

B' E so dùblachadh nan litrichean: Tha
'n righ mòr Artacsercses a' sgriobh-
adh nan nithe so chum nam prionnsan agus
nan uachdaran a ta fuidhe o na h-Innsibh
gu Etiopia, ann an seachd fichead agus seachd
mòr-roinn.
2 An déigh dhomh tighearnas fhaotuinn
thairis air iomadh cinneach, agus uachda-
ranachd a bhi agam thar an t-saoghal gu
léir, gu 'n a bhi air mo shéideadh suas le
h-uaill air son m' ùghdarrais, ach 'gam
ghìulan fein an còmhnuidh le ceartas agus
ciùineas, rùnaich mi m' iochdarain a
shuïdheachadh an còmhnuidh ann am
beatha shìochail; agus, a' deanamh mo
rioghachd siochail, agus a' fosgladh slighe
chum nan criochan a 's iomalluiche, dh'
ath-nuadhaich mi sìth, ni a ta na h-uile a'
miannachadh.
3 A nis an uair a dh' fheòraich mi de mo
choimhearlaichibh cia mar a bheirteadh na
nithe so gu crìch, chuir Aman, a thug bar-
rachd ann an gliocas 'nar measg, agus air

an robh meas air son a dheagh rùin bunailtich agus a dhìllseachd sheasmhaich, agus aig an robh urram an dara àite 'san rioghachd,
4 An céill duinn, gu 'n robh pobull drochrùineach àraidh air an sgapadh am measg uile chinneach an t-saoghail, aig an robh laghanna an aghaidh gach cinnich eile, agus a rinn tàir an comhnuidh air àitheantaibh rìghrean, air chor is nach urrainn an dlùthcheangal urramach sin 'nar rioghachdaibh, a shònraich sinn, dol air aghaidh.
5 Air duinn ma ta a thuigsinn gu 'm bheil an sluagh so 'nan aonar an còmhnuidh an aghaidh nan uile dhaoine, a' deanamh eadar-dhealachaidh air sheòl iongantach 'nan laghannaibh, agus a' tàrmachadh droch-ruin d' ar rioghachd, a' deanamh gach uile 'nan comas, chum nach bi ar rioghachd air a socaireachadh gu daingean:
6 Thug sinn air an aobhar sin àithne, gu 'm biodh iadsan uile a ta air an comharrachadh a mach dhuibh le Aman, a ta air a shuidheachadh thairis air cùisibh, agus a ta a 's faigse dhuinn fein, air an gearradh as gu h-iomlan le claidheamh an nàimhdean, le 'm mnàthaibh agus le 'n cloinn, gu 'n truas gun tròcair, air a' cheathramh là déug do Adar, dara miosa déug na bliadhna so a ta làthair:
7 Chum gun téid iadsan, a bha o shean agus a ta fathast mar an céudna drochrùineach, le h-ainneart ann an aon là do 'n uaigh, agus gu 'm bi iad 'nan aobhar an còmhnuidh an déigh so air ar gnothuichean a bhi gu maith air an suidheachadh, agus as éugais trioblaid.
8 An sin smuainich Mardoceus air uile oibribh an Tighearna, agus rinn e ùrnuigh ris,
9 Ag ràdh, O Thighearna, Thighearna, an Righ Uile-chumhachdach: oir tha 'n saoghal gu leir fod' chumhachd, agus ma shònraich thu Israel a shaoradh, cha 'n urrainn duine sam bith cur 'nad aghaidh:
10 Oir rinn thu nèamh agus talamh, agus na h-uile nithe a ta miorbhuileach fo nèamh.
11 Is tu Tighearna nan uile nithe, agus cha 'n urrainn duine sam bith cur 'nad' aghaidh-sa, oir is tusa an Tighearna.
12 Tha fios agad air na h-uile nithibh, agus tha fios agad, a Thighearna, nach ann aon chuid le tàir no le h-uàill, no le iarrtas sam bith air glòir, nach do chròm mi sios do dh' Aman uaibhreach.
13 Oir bhithinn toillichte, le deagh ghean, bùinn nan cas aige a phògadh, air son tearuinteachd Israeil.
14 Ach rinn mi so, chum nach deanainn roghainn do ghlòir dhaoine os ceann glòire Dhé: ni mò an dean mi àoradh do neach sam bith ach dhuit-se, O Dhé; ni mò a ni mi e ann an ùaille.
15 Agus a nis, O Thighearna Dhé agus a Righ, caomhain do shluagh fein: oir tha an sùilean oirnne 'gar toirt gu neoni; seadh, tha iad ag ìarraidh an òighreachd a mhilleadh, a bha leat fein o 'n toiseach.
16 Na dean tàir air a' chùibhrinn, a shaor thu as an Eiphit air do shon fein.
17 Eísd rim' ùrnuigh, agus bi tròcaireach rid' òighreachd fein: tionndaidh ar bròn gu h-aoibhneas, chum gu 'm bi sinn bèo, a Thighearna, agus gu 'm mol sinn t-àinm fein: agus na sgrios bèoil na mùinntir sin a ta 'gad mholadh, a Thighearna.
18 Ghlaodh Israel uile air an dòigh chéudna gu ro dhùrachdach ris an Tighearna, do bhrìgh gu 'n robh am bàs roimh an sùilean.

## CAIB. XIV.

CHAIDH banrighinn Ester mar an céudna dh' ionnsuidh an Tighearna, air di a bhi fo eagal a' bhàis;
2 Agus chuir i gu taobh a sgeudachadh rìomhach, agus chuir i uimpe trusgain na h-àmhghair agus a' bhròin: agus an àit oladh deagh fhàile, chomhdaich i a ceann le luaithre agus aolach, agus dh' irioslaich i a corp gu mòr, agus lion i uile ionadan a h-aoibhneis le a folt air a spionadh.
3 Agus rinn i ùrnuigh ri Tighearna Dia Israeil, ag ràdh, O mo Thighearna, is tusa ad' aonar ar Righ: cuidich leam, boirionnach aonaranach, aig nach 'eil fear-cuideachaidh ach thusa:
4 Oir tha mo chunnart 'nam làimh.
5 Suas o làithibh m' òige chuàl mi, ann an tréubh mo theaghlaich, gu 'n tug thusa, a Thighearna, Israel a mach as gach sluagh, agus ar n-aithriche uatha-san uile a chaidh rompa, mar òighreachd bithbhuan; agus ge b' e ni a gheall thu dhoibh, chuir thu sin an gnìomh.
6 Agus a nis pheacaich sinn 'nad fhiànuis: uime sin thug thu thairis sinn do làmhaibh ar nàimhdean,
7 Do bhrìgh gu 'n d' rinn sin aoradh d'an dìathaibh: O Thighearna, tha thusa ceart.
8 Gidheadh cha 'n' eil iad riàraichte le sinne a bhi ann am braighdeanas: ach cho'-aontaich iad le 'n iodholaibh fein,
9 Gun cuir iad as do 'n ni sin a dh' òrduich thusa led' bhéul fein, agus gu 'm mìll iad t-òighreachd fein, agus gu 'n dùin iad béul na dream a mholas tu, agus gu 'm mùch iad glòir do thighe, agus t-altarach,
10 Agus gu 'm fosgail iad béul nan cinneach, a chur air aghaidh molaidh nan ìodhol, agus a chur urraim gu bràth air rìgh feòlmhor.
11 O Thighearna, na tabhair do shlat-

rìoghail dhoibhsan a ta mar neoni, agus na
deanadh iad gàire ri 'r tuiteam; ach tionn-
daidheadh iad an ìnnleachd orra fein, agus
deanadh iad eiseimpleir dhethsan, a thòisich
so 'nar n-aghaidh.
12 Cuimhnich, O Thighearn, dean thu
fein aithnichte ann am àm ar n-àmhghair,
agus thoir dànachd dhomh, O Righ nan cinn-
each, agus a Thighearna gach cumhachd.
13 Tabhair dhomh còmhradh fileanta
'nam bhéul an làthair an leòbhainn: tionn-
daidh a chridhe gu fuath a thoirt dàsan a
ta cogadh 'nar n-aghaidh, chum gu 'n tig
crìoch air fein, agus orra-san uile a ta a dh'
aoin-inntinn ris:
14 Agus saor sinn led' làimh, agus cuidich
leamsa a ta a 'm aonar, aig nach 'eil còmh-
nadh eile ach thusa.
15 Tha fios agad air na h-uile nithibh, O
Thighearna; tha fios agad gu 'm bheil fuath
agam-sa do ghlòir nan ain-diadhaidh, agus
òillt orm ri leabadh nan neo-thimchioll-
gheàrrte, agus ris na cinnich gu léir.
16 Tha fios agad air m' éigin: oir tha gràin
agam air comhar m' àird' inbhe, a ta air mo
chèann anns na làithibh anns am bheil mi
'gam nochdadh fein, agus gu 'm bheil fuàth
agam dha mar luideig shalaich, agus nach
caith mi e 'n àm domh a bhi gu h-aonaran-
ach leam fein;
17 Agus nach d' ith do bhan-òglach aig
bòrd Amain, agus nach robh mòr-mheas
agam air cùirm an righ, 'snach d' òl mi fìon
nan tabhartas-dibhe.
18 Ni mò an robh aoibhneas sam bith aig
do bhan-òglach o 'n là anns an tugadh gu
so mi a nis, ach annad fein, O Thighearna
Dhé Abrahaim.
19 O thusa a Dhé chumhachdaich os ceann
nan uile, éisd ri guth nan éu-dòchasach,
agus saor sinn o làmhaibh nan droch-
bheairteach, agus saor mise o m' eagal fein.

## CAIB. XV.

AGUS air an treas là, an uair a chrioch-
naich i a h-ùrnuigh, chuir i gu taobh
a trusgain-bròin, agus chuir i uimpe a
sgeudachadh rìomhach.
2 Agus air di a bhi gu h-òirdheirc air
a sgeudachadh, an déigh dhi gàirmeadh air
Dia, fear-coimhid agus fear-saoraidh nan
uile nithe, thug i dithis bhan-òglach maille
rithe:
3 Agus air a h-aon leag i a taice, 'ga giùl-
an fein gu fìnealta;
4 Agus lean an t-aon eile, a' cumail suas a
sgiorte.
5 Agus bha i ruiteach trid iomlanachd a
maise, agus bha a h-aghaidh aoibhneach
agus ro shuairce: ach bha a cridhe ann an
àmhghar le h-eagal.
6 An sin, air di dol a steach troimh nan
dorsan uile, sheas i air bèulaobh an righ, a
bha 'na shuidhe air a chaithir-rìoghail, agus
air a sgeudachadh le uile thrusgannaibh a
mhòrachd, a' dealrachadh gu léir le h-òr
agus le clochaibh luachmhor; agus bha e
ro uamhasach.
7 An sin, a' togail suas a ghnùis a bha
'lasadh le mòralachd, sheall e gu garg oirre:
agus thuit a' bhan-righinn sios, agus bha i
glas-nèulach, agus dh' fhannaich i, agus
chrom si i fein air ceann na ban-òglaich a
chaidh air thoiseach oirre.
8 An sin dh' atharraich Dia spiorad an
rìgh gu màlltachd, agus léum e le h-eagal
bharr a righ-chaithreach, agus ghlac e 'na
ghàirdeanaibh i, gus an tàinig i da h-ionn-
suidh fein a rìs, agus thug e comhfhurtachd
dhi le briathraibh taitneach, agus thubhairt
e rithe,
9 Esteir, ciod so? is mise do bhrathair,
biodh deagh mhisneach agad;
10 Cha 'n fhaigh thu bàs, ged tha ar n-
àithne coitchionn: thig am fagus.
11 Agus an sin chùm e suas an t-slat-
rioghail òir, agus leag e i air a muineal,
12 Agus phòg se i, agus thubhairt e, Labh-
air rium.
13 An sin thubhairt i ris, Chunnaic mi
thu, mo thighearna, mar aingeal Dé, agus
bha mo chridhe fo thrioblaid air eagal do
mhòrachd.
14 Oir is miorbhuileach thu, a thighearn,
agus tha do ghnùis làn grais.
15 Agus 'nàm di a bhi labhairt, thuit i
sios le làigse.
16 An sin bha 'n righ fo thrioblaid, agus
thug a shéirbhisich uile comhfhurtachd dhi.

## CAIB. XVI.

THA 'N righ mòr Artacsercses, a' cur
fàilte air prionnsaibh agus air uachd-
aranaibh nan sea fichead agus seachd mòr-
roinn, o na h-Innsibh gu Etiopia, agus air
ar n-iochdaranaibh dìleas uile:
2 Tha mòran, mar a 's trice a chuirear
urram orra le mòr thòirbheartas nan
prionnsa tròcaireach aca fein, 'sann a 's
uaibhriche a dh' fhàsas iad,
3 Agus ni iad dìchioll, chum dochunn a
dheanamh, cha 'n ann air ar n-ìochdaran-
aibh a mhàin, ach, mi-chomusach air cur
suas le pailteas, gabhaidh iad os làimh
cleachdadh mar an céudna nan aghaidhsan
a ta 'deanamh maith dhoibh;
4 Agus bheir iad cha 'n 'e mhàin tàingeil-
eachd air falbh o mheasg dhaoine, ach mar
an céudna, air doibh a bhi air an togail
suas le briathraibh atmhor dhaoine an-
dìadhaidh nach robh riamh maithe, tha iad
a' smuaineachadh gu 'n seachainn iad ceartas
Dé, a ta 'faicinn nan uile nithe, agus a' fuath-
achadh an uilc.

5 Is minic mar an céudna bha càinnt
shèolta na mùinntir sin d' an tugadh air
chùram gnothuichean an càirdean fein, a'
toirt air mòran ann an ùghdarras làmh a
bhi aca ann am fuil neochiontaich, agus a
bhi air an cuairteachadh le truaighibh do-
leigheas;
6 A' mealladh, le fàllsachd agus ceilg an
nàdair an-diadhaidh fein, nèochiontais agus
maitheis phrionnsa.
7 A nis féudaidh sibh so fhaicinn, mar a
chuir sinn an céill, cha'n ann co mòr le
seann eachdraidhibh, 'sa dh' fhéudas sibh,
ma rànnsaicheas sibh na nithe a rinneadh
gu h-aingidh o cheann ghoirid le giùlain
mhùlltich na muinntir sin a ta gu neo-airidh
air an suidheachadh ann an ùghdarras.
8 Agus féumaidh sinn an aire a thoirt
'san àm ri teachd, chum gu 'm bi ar riogh-
achd sàmhach agus siochail do na h-uile,
9 An dà chuid le'r rùintean atharrach-
adh, agus le bhi a' toirt breith an còmh-
nuidh air nithibh a ta follaiseach, le giulan
ni's cothromaiche.
10 Oir fhuair Aman, Macedonach, mac
Amadata, air da a bhi'na choigreach o fhuil
nam Persach, agus fad as o'r maitheas, agus
mar choigreach ris an do ghabhadh leinne,
11 A' mhèud do'n deagh-ghean a ta sinn
a' nochdadh do gach uile chinneach, 'sgu 'n
tugadh ar n-athair mar ainm air, 'sgu 'n do
chuireadh urram air leis na h-uile dhaoin-
ibh, mar an ti a's faigse do'n righ.
12 Ach chaidh esan, gu 'n a bhi giùlan a
mhòir urraim fein, mu 'n cuairt a thoirt air
falbh uainn ar rìoghachd agus ar beatha
fein;
13 Air da, le cuilbheartaibh lionmhor agus
seòlta, iarraidh oirnne, sgrios a thoirt an da
chuid air Mardoceus, a theasairg ar beatha,
agus a rinn an còmhnuidh maith dhuinn,
agus mar an céudna air Ester neo-chiont-
aich, aig am bheil co'-roinn d' ar rioghachd,
maille r' an cinneach gu léir.
14 Oir smuainich e leis na nithibh sin, a'
faotuinn nach robh càirdean againn, air an
rioghachd aiseag o na Persaich chum nam
Macedonach.
15 Ach tha sinn a' faicinn gu 'm bheil na
h-Iudhaich, a thug an truaghan aingidh so
thairis do léir-sgrios, 'nam muinntir nach
'eil' deanamh an uilc, ach a' teachd bèo le
laghannaibh ro cheart:
16 Agus gu 'm bheil iad 'nan cloinn do 'n
Dia bhèo a's àirde agus a's cumhachdaiche,
a dh' òrduich an rioghachd, araon duinne
agus d' ar roimh-aithrichibh anns an t-seòl
a's urramaiche.
17 Air an aobhar sin nì sibh gu maith,
gu 'n na litrichean sin a chur an céill, a
chuireadh d' ur n-ionnsuidh le h-Aman
mac Amadata.
18 Oir tha esan, a chuir na nithe sin an
gniomh, air a chrochadh aig geataibh Shusa,
le a theaghlaich uile: rinn Dia, a ta 'riagh-
ladh nan uile nithe, dìoghaltas gu h-ealamh
air, a réir a thoilltinneis.
19 Air an aobhar sin, sgaoilidh sibh a
mach dùblachadh na litireach so air feadh
gach àite, chum gu 'm bi saor-bheatha aig
na h-Iudhaich a réir an laghanna fein.
20 Agus nì sibh cuideachadh lèo, a chum
air an là chéudna, eadhon an treas là déug
do Adar an dara miosa déug, gu 'n dean iad
dìoghaltas orrasan a leagas orra ann an àm
na h-àmhghair aca.
21 Oir thionndaidh an Dia Uile-chumh-
achdach gu h-aoibhneas doibhsan an là air
an robh am pobull taghta gu bhi air an
sgrios.
22 Uime sin, cumaibh e am measg bhur
féillte sòlaimte, mar là mòr cùirme:
23 Chum eadhon a nis agus an déigh so,
gu'm bi tearuinteachd ann dhuinne, agus do
na Persaich a ta deagh-rùnach: ach dhoibh-
san a ta 'g éiridh 'nar 'n-aghaidh bithidh e
'na chuimheachan air léir-sgrios.
24 Air an aobhar sin, sgriosar gu 'n tròc-
air le teine agus claidheamh, gach uile
bhaile agus dhùthaich, nach dean a réir
nan nithe sin, agus nithear iad cha 'n e
mhàin gu 'n shlighe rompa do dhaoinibh,
ach mar an céudna ro òillteil gu bràth do
na fiadh-bheathaichibh agus do 'n èun-
laith.

# GLIOCAS SHOLAIMH.

## CAIB. I.

GRÀDHAICHIBH fìreantachd, sibhse a bhreitheamhna na talmhainn: smuainichibh air an Tighearna le deagh (chridhe,) agus ann an aon-fhillteachd cridhe iarraibh e.

2 Oir gheibhear e leo-san nach buair e; agus nochdaidh se e fein dhoibhsan nach bi éu-dochasach as.

3 Oir dealaichidh smuainte feargach o Dhia; agus bheir a chumhachd, an uair a dh' fhéuchar e, achmhasan d' an neo-ghlice.

4 Oir cha 'n inndrinn gliocas do 'n anam àingidh; ni mò a chòmhnaicheas i anns a' chorp a ta buailteach do 'n pheacadh.

5 Oir teichidh spiorad naomh an teagaisg o cheilg, agus fàgaidh e na smuaintean a ta gu 'n tuigse, agus cha 'n fhan e an uair a thig neo-fhìreantachd a steach.

6 Oir tha gliocas 'na spiorad gràdhach; agus cha saor i am fear-toibheim o bhriath-raibh fein: oir tha Dia 'na fhianuis air 'àirnibh, agus 'na fhior fhear-éisdeachd a theangaidh.

7 Oir tha Spiorad an Tighearna a' lionadh an t-saoghail: agus tha eòlas aig an ni sin a ta 'cumail suas nan uile nithe, air a' ghuth.

8 Air an aobhar sin cha ghabh an ti sin foluchadh a ta 'labhairt nithe eas-ionraic: ni mò a théid dioghaltas, an uair a ni e peanas, seachad air.

9 Oir nithear min-rannsachadh ann an comhairlibh nan aingidh: agus thig fuaim a bhriathra chum an Tighearna, a dh' fhoill-seachadh a dhroch gniomhara.

10 Oir cluinidh cluas an fharmaid na h-uile nithe: agus cha 'n fholuichear fuaim a' ghearain.

11 Uime sin bi 'nad fhaiceall roimh ghear-ain, a ta mi-tharbhach; agus cùm do theanga o chùl-chàineadh: oir cha 'n 'eil focal ann co uaigneach 'sgun téid e seachad mar neoni: agus tha 'm béul a ni bréug a' marbhadh an anama.

12 Na iarr am bàs ann am mearachd do bheatha: agus na tugaibh sgrios oirbh fein le oibribh bhur làmh.

13 Oir cha d' rinn Dia am bàs: ni mò am bheil toilinntinn aige ann an sgrios nam bèo.

14 Oir dhealbh e na h-uile nithe, chum bith a bhi aca: agus bha ginealacha an t-saoghail slàinteil; agus cha 'n 'eil nimh an léir-sgrios annta, no rioghachd a' bhàis air an talamh:

15 (Oir tha fireantachd neo-bhàsmhor:)

16 Ach ghàirm daoine an-diadhaidh air d' an ionnsuidh fein, le 'n oibribh agus le 'm briathraibh: oir an uair a bha dùil aca ris mar charaid, chrìon iad gu neoni, agus rinn iad cùmhnant ris, do bhrigh gu 'm bheil iad airidh air co'-roinn a ghabhail maille ris.

## CAIB. II.

OIR thubhairt na daoine mi-dhiadhaidh, a' réusonachadh annta fein, ach cha 'n ann gu ceart, Tha ar beatha goirid agus fad-alach, agus ann am bàs duine cha 'n 'eil ath-leasachadh idir; ni mò an robh fios air duine a phìll riamh o 'n uaigh.

2 Oir rugadh sinn ann an tuiteamas; agus an déigh so bithidh sinn mar nach biodh sinn a riamh ann: oir tha 'n anail 'nar cuinn-einibh mar dheatach, agus mar shraidaig bhig ann an gluasad ar cridhe:

3 An ni sin an uair a chuirear as da, pill-ear ar corp gu luaithre, agus teichidh ar spiorad air falbh mar an oiteag thlà.

4 Agus ri h-ùine dichuimhnichear ar n-ainmean, agus cha bhi ar n-oibre aig duine sam bith air chùimhne, agus teichidh ar beatha air falbh mar sgàile nèoil, agus sgaoilear i mar chèo, a dh' fhògrar air falbh le gathannaibh na gréine, agus a chlaoidh-ear le 'n teas.

5 Oir is fior fhaileas ar n-ùine a theicheas air falbh; agus an déigh ar crìch cha 'n 'eil pilleadh ann: oir tha e gu teann air a shéuladh, air chor is nach tig duine sam bith a ris.

6 Uime sin thigibh, sealbhaichmaid na nithe maithe a ta làthair; agus deanamaid féum deth na créutairibh gu luath mar ann an làithibh ar n-òige.

7 Lionamaid sinn fein le fìon luachmhor agus le nithibh cùbhraidh: agus na rach-adh blàth idir 'san earrach seachad oirnn.

8 Crùineamaid sinn fein le blàthaibh nan ròs mu 'n seargar iad.

9 Na rachadh a h-aon againn gu 'n a' chuid fein d' ar snaimhneas: fagamaid comh-aran ar toilinntinn anns gach àite: oir is i

so ar cùibhrionn, agus ar chrannchur is
so i.
10 Sàraichmaid an duine ionraic bochd;
na caomhainnmaid a' bhantrach, na cuiream-
aid urram air seann dualaibh liatha na h-
aoise.
11 Biodh ar neart 'na lagh ceartais: oir
cha 'n fhìach an nì sin a ta diblidh a bheag
sam bith.
12 Uime sin deanamaid feall-fholuch air an
fhìrean; do brìgh nach 'eil e a réir an dòigh
againn, agus tha e calg-dhìreach an aghaidh
ar deanadais: tha e 'gar cronachadh air son
a bhi briseadh an lagha, agus a' cur an agh-
aidh ar maslaidh mar theachd gearr 'nar n-
àruchadh.
13 Tha e 'cumail a mach èolas a bhi aige
air Dia; agus goiridh e dheth fein leanabh
do 'n Tighearna.
14 Rinneadh e a chronuchadh ar smuainte.
15 Tha e searbh dhuinn a bhi eadhon ag
amharc air: oir cha 'n 'eil a bheatha mar
bheatha dhaoine eile, tha a shligheanna air
dhòigh eile.
16 Tha sinne air ar meas leis mar mheall-
tairean; tha e a' seachnadh ar sligheanna
mar shalachar: tha e 'cur an céill gu 'm bi
crioch nan ionraic beannaichte, agus tha e
a' deanamh nàill gur Dia a 's athair da.
17 Faiceamaidh am bheil a bhriathra fior;
agus dearbhamaid ciod a thachaireas aig a
chrìch aige.
18 Oir mar is mac do Dhia an duine ion-
raic, cuidichidh e leis, agus saoraidh se e o
làimh a nàimhdean.
19 Ceasnaichmid e le fuath agus àmhghar,
chum eòlas fhaotuinn air a mhacantas, agus
chum 'fhaighdinn a dhearbhadh.
20 Diteamaid e le bàs maslachail: oir a
réir a bhriathra fein cuirear urram air.
21 Smuainich iad a leithid so do nithibh,
agus mhealladh iad: oir dhalladh iad le 'n
aingidheachd fein.
22 A thaobh diomhaireachdan Dhe, cha
b' aithne dhoibh iad: ni mò bha dòchas aca
ri duàis na fireantachd, agus cha d' fhuair
iad a mach ath-dhiol do dh' anamaibh neo-
chiontach.
23 Oir chruthaich Dia an duine gu bhi
neo-bhàsmhor, agus rinn se e 'na ìomhaigh
air a shiorruidheachd fein.
24 Gidheadh, trid farmaid an diabhail
thainig am bàs a stigh do 'n t-saoghal: agus
gheibh iadsan e a ni gréim air a thaobh.

## CAIB. III.

ACH tha anama nam fìrean ann an
laimh Dhé, agus cha bhean àmhghair
riutha.
2 Ann an sealladh nan neo-ghlice bha iad
air am meas gu bàsachadh, agus tha an
siubhal air a ghabhail mar thruaigh,
3 Agus an dol a mach uainne mar léir-
sgrios: ach tha iad ann an sìth.
4 Oir ged tha iad air am peanasachadh
ann an sealladh dhaoine. gidheadh tha 'n
dòchas aca làn do neo-bhàsmhorachd.
5 Agus air doibh a bhi beagan air an
smachdachadh, bithidh iad gu mòr air an
duaiseachadh: oir dhearbh Dia iad, agus
fhuair se iad airidh air fein.
6 Mar òr 'san àmhuinn dhearbh se iad;
agus ghabh se iad mar ìobairt-loisgte.
7 Agus ann an àm am fiosrachaidh deal-
raichidh iad, agus ruithidh iad a nùll 'sa
nàll mar shradan anns an asbhuain.
8 Bheir iad breth air na cinnich, agus
bithidh uachdaranachd aca os ceann an t-
sluaigh, agus rìoghaichidh an Tighearna gu
siorruidh.
9 Tuigidh iadsan an fhìrinn a chuireas an
dochas ann; agus a mhèud 'sa bhios dìleas
ann an gràdh fanaidh iad maille ris: oir
bithidh gràs agus tròcair aig a naoimh, agus
bithidh cùram air a thaobh a phobuill
thaghta fein.
10 Ach bithidh na daoine mi-dhiadhaidh
air am peanasachadh a reir an smuainte
fein, a dhearmad na fìreana, agus a thréig
an Tighearna.
11 Oir ge b' e ni tàir air gliocas agus oil-
ein, tha esan truagh, agus tha an dòchas
aca faoin, an oibre mi-thorrach, agus an
gniomhara neo-thàrbhach:
12 Tha na mnài aca amaideach, agus an
clann àingidh:
13 Tha an sliochd mallaichte: air an
aobhar sin is beannaichte an neo-thorrach
a ta neo-thruaillidh, aig nach 'eil eòlas air
leabaidh pheacaich: gheibh ise toradh aig
àm fiosrachaidh nan anam.
14 Agus is beannaichte an càillteanach
nach d' oibrich aingidheachd le 'làmhaibh,
agus nach do smuainich nithe olc an agh-
aidh Dhé: or dhàsan bheirear tiodhlac àr-
aidh a' chreidimh, agus òighreachd ann an
teampull an Tighearna ni 's taitnich' d' a
inntinn.
15 Oir is glòrmhor toradh nan deagh
ghnìomh; agus cha tuit frèumh a' ghliocais
gu bràth air falbh.
16 A thaobh sliochd nan adhaltranach,
cha tig iad chum an iomlanachd fein, agus
gearrar as o 'n bhuin siol na leapach éucor-
aich.
17 Oir ged robh iad fada bèo, gidheadh cha
bhi meas idir dhìubh; agus bithidh an
aois dheirionnach aca as éugais urraim.
18 Air nèo, ma gheibh iad bàs gu h-eal-
amh, tha iad gu 'n dòchas, agus gu 'n
chomhfhurtachd ann an là na déuchainn.
19 Oir is uamhasach crioch a ghinealaich
éucoraich.

## CAIB. IV.

IS fèarr neach a bhi gu 'n chlòinn, agus
subhailc a bhi aige; oir tha a cùimh-
neachan neo-bhàsmhor: do bhrìgh gu 'm
bheil e aithnichte do Dhia, agus do dhaoin-
ibh.
2 An uair a ta e a lathair, gabhaidh daoine
eiseimpleir deth; agus an uair a théid as
da, miannaichidh iad e; caithidh e crùn,
agus bheir e buaidh gu bràth, air dà làmh
an uachdar fhaotuinn, a' deanamh strìth
air son nan duais a ta neo-thruaillidh.
3 Ach cha soirbhich siol lionmhor nan
aingidh, ni mò a ghabhas e frèumhachadh
domhain o mheanglanaibh dìolain, no leagas
e stéigh dhaingean.
4 Oir ged a dh' fhàsas iad gu h-àluinn
ann an géugaibh rè ùine; gidheadh, gu 'n
a bhi gu daingean 'nan seasamh, crathar iad
leis a' ghaoith, agus le neart nan sìan, bith-
idh iad air am frèumhachadh a mach.
5 Brisear sios na géuga neo-iomlan, air
d' an toradh a bhi neo-thàrbhach, anabuich
r' a itheadh, seadh, gu 'n fhéum sam bith.
6 Oir tha 'chlann a ghineadh air leapaich-
ibh neo-laghail 'nan fianuisibh air aingidh-
eachd an aghaidh am pàranta 'nan déuch-
ainn.
7 Oir ged tha 'm fìrean air amaladh leis a
bhàs, gidheadh bithidh e a 'm foise.
8 Oir cha 'n i aois urramach an nì sin a
sheasas ann an sìneadh a mach 'na h-àim-
sire, no a ta air a thomhas le àireamh
bhliadhnaichean:
9 Ach tha gliocas mar dhualaibh liatha
do dhaoinibh, agus tha beatha neo-lochdach
'na sean aois.
10 Thoilich e Dia, agus ghràdhaicheadh
leis e: air chor is gun d' atharraicheadh e,
'nàm da bhi 'teachd bèo am measg pheacach.
11 Seadh, thugadh gu h-ealamh air falbh
e, air eagal gu 'n atharraicheadh aingidh-
eachd a thuigse, no gu 'm mealladh cealg
anam.
12 Oir ni drùidheachd an uilc dòrch na
nithe a ta ionraic; agus cladhaichidh seach-
aran na h-ana-mianna fo 'n inntinn aoin-
f'hillte.
13 Esan, a rinneadh iomlan ann an uine
ghoirid, choimhlion e uine fhada:
14 Oir thoilich 'anam an Tighearna; uime
sin rinn e cabhag 'ga thoirt air falbh o
mheasg nan aingidh.
15 So chunnaic an sluagh, agus cha do
thuig iad e, ni mò a chàraich iad suas 'nan
inntinn e, Gu 'm bheil a ghràs agus a thròc-
air maille r' a naoimh fein, agus gu 'm bheil
sùim aige d' a phobull taghta.
16 Mar so dìtidh na fìrean' a ta màrbh
na neo-fhìrean a ta bèo; agus an òige a ta
gu h-ealamh air a coimhlionadh, na bliadh-
naichean lionmhor agus an sean aois aig na
neo-fhìreanaibh.
17 Oir chìth iad crioch an duine ghlice,
agus cha tuig iad ciod a shònraich Dia 'na
chomhairle m' a thimchioll, agus ciod i a'
chrioch air son an do shuidhich Dia ann an
tearuinteachd e.
18 Chìth iad e agus ni iad tàir air; agus
ni Dia gàire fanoid riutha: agus bithidh
iad an déigh so 'nan closaich bhréin, agus
nam masladh am measg 'nam màrbh a
chaoidh.
19 Oir réubaidh se iad, agus tilgidh e sios
an coinneamh an cìnn iad, chum gu 'm bi
iad gu 'n chàinnte; agus crathaidh se o 'm
bunait iad; agus bithidh iad air am fàsach-
adh, agus ann an àmhghar; agus théid an
cùimhneachan a dhìth.
20 Agus an uair a bheir iad cùnntas air
am peacannaibh, thig iad le h-eagal; agus
ditidh an aingidheachdan iad anns an agh-
aidh.

## CAIB. V.

AN sin seasaidh am fìrean le mòr dhàn-
achd 'nam fianuis-san a thug àmh-
ghar air, agus nach do ghabh sùim do na
h-oibribh aige.
2 An uair a chìth iad e bithidh iad fo
thrioblaid le h-eagal uamhasach, agus bith-
idh iongantas orra air son neònachais a
shlàinte, a' dol os ceann gach nì ris an robh
dùil aca.
3 Agus a' deanamh aithreachais dhoibh,
agus ag osnaich le h-àmhghar spioraid,
their iad annta fein, Is e so esan air an d'
rinn sinn air uairibh fochaid, agus a bha
againn mar fhocal maslaidh.
4 Mheas sinne mar amadain a bheatha 'na
boile, agus a chrioch a bhi as éugais urr-
aim.
5 Cia mar a ta e air àireamh am measg
chloinn Dé, agus a chrannchur am measg
nan naomh!
6 Air an aobhar sin chaidh sinn air seach-
ran o shlighe na fìrinn, agus cha do shoill-
sich solus na fìreantachd dhuinn, agus cha
d' éirich grìan na fìreantachd oirnne.
7 Sgìthich sinn sinn fein ann an slighe na
h-aingidheachd agus an sgrios; seadh,
chaidh sinn trid fhàsaichean, far nach robh
slighe sam bith: ach a thaobh slighe an
Tighearna, cha 'n 'eil eòlas againn oirre.
8 Ciod a' bhuannachd tha againn o uaill?
no ciod am maith a thug ar saibhreas agus
ar spagluinn d' ar n-ionnsuidh?
9 Chaidh na nithe sin uile seachad mar
fhaileas, agus mar ghille-ruith ann an
cabhaig a' dol seachad;
10 Agus mar lùing a' dol thairis air tonn-
aibh an uisge, air nach faighear lòrg aon
uair 'sgu 'n téid i seachad, ni mò a gheibh-

ear slighe na droma aice anns na tonn-
aibh ;
11 No, an uair a dh' itealaich èun anns na
spéuraibh, cha 'n fhaighear comhar idir air
a shlighe; ach théid e troimh an adhair
éutroim, air da a bhi air a bhualadh le
buille nan sgiath aige, agus air a sgoltadh
leis an searbh fhuaim agus ghluasad aca,
agus an déigh sin cha 'n fhaighear aon
chomhar air far an deachaidh e;
12 No, amhuil mar a thilgear saighead
air comhar, sgoiltidh i an t-adhar, a thig
air bàll cuideachd a rìs, air chor is nach
urrainn fios a bhi aig duine c' àit an deach-
aidh i troimhe :
13 Ceart dìreach air an dòigh chéudna,
thòisich sinne air tarruing chum ar crìche,
co luath 'sa rugadh sinn, agus cha robh
comhar subhailc idir againn a nochdamaid;
ach chuireadh as duinn 'nar n-aingidheachd
fein.
14 Oir tha dòchas nan daoine mi-dhiadh-
aidh cosmhuil ri duslach a shéidear air
falbh leis a' ghaoith : mar chobhair thana a
ta air fhuadachadh leis an doininn: cos-
mhuil ris an deataich a ta air a sgapadh an
sud 'san so leis an auradh, agus a theicheas
air falbh mar chùimhne air fear-turais nach
fuirich ach aon là.
15 Ach bithidh na fìreana bèo gu bràth;
tha an duais aca mar an céudna maille ris
an Tighearna, agus tha an cùram air an Tì
a 's Airde.
16 Uime sin gheibh iad rioghachd ghlòr-
mhor, agus coron maiseach o làimh an Tigh-
earna; oir còmhdaichidh se iad le a làimh
dheis, agus le 'ghàirdein dìonaidh se iad.
17 Gabhaidh e d' a ionnsuidh éud fein mar
àrmachd iomlan, agus ni e an créutair 'na
inneal a dheanamh dioghaltais air a nàimh-
dibh.
18 Cuiridh e fìreantachd uime mar uchd-
éididh, agus fior-bhreitheanas mar sgiath.
19 Gabhaidh e naomhachd mar thargaid
air nach toirear buaidh.
20 Bithidh a dhian chorruich ni 's géire
na claidheamh, agus cogaidh an saoghal
maille ris an aghaidh nan daoine neo-
ghlice.
21 An sin théid na dealanaich neo-mhear-
achdach a mach, agus buailidh iad dh' ionn-
suidh a' chomhar o na nèulaibh, mar o bho-
gha air a dheagh tharruing.
22 Agus tilgear clachan-meallain làn cor-
ruich mar le bogha cloiche, agus bithidh
fearg air uisge a' chùain nan aghaidh, agus
bàthaidh na tuilte gu h-an-iochdmhor
iad,
23 Seadh, éiridh gaoth chumhachdach
suas nan aghaidh, agus mar dhoinionn séid-
idh i air falbh iad; mar so fàsaichidh ain-
gidheachd an saoghal uile, agus tilgidh
droch dheanadas righ-chaithrichean nan
cumhachdach bun os ceann.

## CAIB. VI.

EISDIBH uime sin, O sibhse a righrean,
agus tuigibh; fòghlumaibh, sibhse a
bhreitheamha chriocha na talmhainn.
2 Thugaibh cluas, sibhse a ta 'riaghladh
an t-sluaigh, agus a' deanamh uaill ann an
lionmhorachd nan cinneach.
3 Oir thugadh cumhachd dhuibh o 'n
Tighearna, agus uachdaranachd o 'n Tì a 's
Airde, a dh' fhéuchas bhur n-oibre, agus a
rànnsaicheas bhur comhairlean.
4 Do bhrìgh, air duibh a bhi 'n' ur minis-
teiribh 'na rioghachd, cha tug sibh breith-
eanas gu ceart, ni mò a ghléidh sibh an
lagh, agus a ghluais sibh a réir comhairle
Dhé.
5 Thig e oirbh gu h-eagallach agus gu h-
obann, oir nithear géur-pheanas orra-san a
ta ann an ionadaibh àrda.
6 Oir bheir trocair maitheanas do na
daoinibh a 's suaraiche: ach bithidh daoine
cumhachdach gu mòr air an claoidh.
7 Oir cha bhi eagal air an Tighearna a ta
os ceann nan uile roimh phearsa neach sam
bith, ni mò a bhios geilt air roimh mhòr-
achd neach sam bith : oir rinn e am beag
agus am mòr; agus tha cùram air maraon
air son nan uile.
8 Ach thig déuchainn ghoirt air na cumh-
achdaich.
9 Ribh-se uime sin, O righrean, tha mi a'
labhairt, chum gu 'm foghluim sibh gliocas,
agus nach claoin sibh air falbh.
10 Oir iadsan a ghleidheas naomhachd gu
naomh measar naomh iad: agus iadsan a
dh' fhòghluim a' leithid sin do nithibh gheibh
iad a mach ciod a fhreagras iad.
11 Uime sin suidhichibh bhur cridhe air
mo bhriathraibh; iarraibh iad, agus teag-
aisgear sibh.
12 Is glòrmhor gliocas, agus cha teich i
chaoidh air falbh: seadh, tha i furasd fai-
cinn leò-san a ghràdhaicheas i, agus fao-
tuinn leo-san a dh' iarras i.
13 Bacaidh i iadsan a dh' ìarras i, ann a
bhi 'ga deanamh fein an toiseach aith-
nichte dhoibh.
14 Cha bhi mòr-thrioblaid aige-san a dh'
ìarras i gu moch: oir gheibh se i 'na suidhe
aig a dhorsaibh.
15 'Se iomlanachd a' ghliocais a bhi smu-
aineachadh oirre: agus bithidh esan a ni
faire air a son gu luath as éugais cùraim.
16 Oir tha i 'dol mu 'n cuairt ag ìarraidh
a' leithid 'sa ta airidh oirre, 'ga nochdadh fein
gu càirdeil dhoibhsan air na slighibh, agus
a' tachairt orra anns gach smuain.
17 Oir is e am fior thoiseach aice iarrtas
teagaisg; agus is gràdh cùram teagaisg :

18 Agus is gràdh a bhi 'gleidheadh nan
lagh aice; agus is dearbh-chìnnt na neo-
thruaillidheachd a bhi 'toirt aire d' a lagh-
annaibh;
19 Agus tha neo-thruaillidheachd 'gar
toirt am fagus do Dhia:
20 Uime sin bheir miann na gliocais sinn
chum rioghachd.
21 Ma tha bhur tlachd uime sin ann an
righ-chaithrichibh agus ann an slataibh-
rioghail, O sibhse a righrean an t-sluaigh,
thugaibh urram do ghliocas, chum gu 'n
rioghaich sibh gu bràth.
22 A thaobh na gliocais, ciod i, agus cia
as di, cuiridh mi an céill duibh, agus cha 'n
fholuich mi nithe diòmhra uaibh; ach
rannsaichidh mi a mach i o thoiseach a
breith, agus bheir mi an t-eolas aice gu
solus, agus cha teid mi thairis air an fhir-
inn.
23 Ni mò a théid mi le farmad sgriosach;
oir cha bhi co'-chomunn aig a' leithid sin
do dhuine ri gliocas.
24 Ach is e maith an t-saoghail lionmhor-
achd nan daoine glice; agus is e cumail suas
an t-sluaigh righ glice.
25 Faighibh uime sin teagasg trid mo
bhrìathra, agus ni e maith dhuibh.

## CAIB. VII.

IS duine bàsmhor mise fein mar an céudna,
cosmhuil ris na h-uile, agus sliochd an
tì sin a rinneadh an toiseach as an talamh,
2 Agus a dhealbhadh ann am bròinn mo
mhàthar gu bhi a 'm fhèoil ann an uine
dheich mhiosa, air mo chur ri chéile ann
am fuil, do shìol an duine, agus an toil-inn-
tinn a thàinig o 'n chodal.
3 Agus an uair a rugadh mi, tharruing
mi stigh an anail chumanta, agus thuit mi
air an talamh, a ta do 'n nàdar chéudna,
agus b' e rànaich a' chéud ghuth a labhair
mi, mar a ta na h-uile a' deanamh.
4 Bha mi air m' altruim ann am brat-
spéillidh, agus sin le cùram.
5 Oir cha 'n 'eil righ ann aig an robh tois-
each breith idir eile.
6 Oir tha aon ìnndrinn a stigh do 'n
bheatha aig na h-uile dhaoinibh, agus a
leithid eile a mach.
7 Uime sin rinn mi ùrnuigh, agus thug-
adh tuigse dhomh: ghairm mi air Dia agus
thàinig spiorad na gliocais d' am iònnsuidh.
8 Ròghnuich mi i air thoiseach air slataibh-
rioghail agus air righ-chaithrichibh, agus
mheas mi saoibhreas mar neoni an coimeas
rithe.
9 Ni mo a shàmhlaich mi rithe clach luach-
mhor sam bith; do bhrìgh gu 'm bheil gach
òr d' a taobhsan mar rud beag gainneimh,
agus an coimeas rithe measar airgiod mar
chreadha.
10 Ghràdhaich mi i os ceann slàinte agus
maise, agus b' fhearr leam agam i n' an
solus; oir cha téid an solus a thig uaipe-
san a chaoidh as.
11 Thainig na h-uile nithe maithe d' am
ionnsuidh cuideachd maille rithe, agus
saoibhreas gu 'n àireamh 'na làmhaibh.
12 Agus rinn mi gàirdeachas annta uile,
a' chionn gu 'm bheil gliocas a' dol air thois-
each orra: agus cha robh fios agam gu 'm
bu mhathair i dhoibh.
13 Dh' ionnsuich mi gu dìchiollach i,
agus tha mi gu fìalaidh 'ga toirt seachad:
cha 'n 'eil mi 'foluchadh a saoibhreis.
14 Oir is ionmhas i do dhaoinibh nach
fàilnich gu bràth; iadsan a ni féum dhith
is càirdean do Dhia iad, air doibh a bhi air
am moladh air son nan tiodhlac a thig o
fhòghlum.
15 Thug Dia comas domh labhairt mar
a 's àill leam, agus smuaineachadh mar a ta
freagarrach a thaobh nan nithe a thugadh
dhomh: do bhrìgh gur esan a threòraich-
eas gu gliocas, agus a stiùireas na daoine
glice.
16 Oir 'na làimh-sa tha araon sinne agus
ar briàthra; gach gliocas mar an céudna,
agus eòlas air oibreachadh.
17 Oir thug e dhomhsa eòlas àraidh air
na nithibh a ta ann, 'se sin, fios ciamar a
rinneadh an saoghal, agus ciamar a ta na
dùilean ag oibreachadh:
18 Toiseach, deireadh, agus meadhon nan
tràth: caochlaidhean thionndaidh na gréine,
agus atharrachadh nan aimsir:
19 Cuairtean nam bliàdhna, agus suidh-
eachadh nan réult:
20 Nàdairean chréutairean bèo, agus
gairge nan uile-bhéisd: ainneart nan gaoth,
agus réusonachadh dhaoine: eadar-dheal-
achadh luibhean, agus buaidhean nam
frèumh:
21 Agus tha fios agam air uile nithibh a
leithid sin a ta aon chuid uaigneach no fol-
laiseach.
22 Oir theagaisg gliocas mi, a ta 'g oib-
reachadh nan uile nithe: oir innte tha
spiorad na tuigse, naomh, a h-aon a mhàin,
iomadach, seòlta, beothail, soilleir, neo-
thruaillidh, réidh, neo-bhuailteach do
dhochann, a' gràdhachadh an ni a ta maith,
ealanta, nach gabh bacadh, deas chum
maith a dheanamh,
23 Càirdeil do 'n duine, seasmhach, cìnn-
teach, saor o chùram, a' sealbhachadh gach
cumhachd, a' coimhead nan uile nithe, a'
dol troimh gach tuigse, agus gach uile
spiorad fior-ghlan agus ro ìnnleachdach.
24 Oir tha gliocas ni 's gluasadaich' na
gluasad sam bith: theid i seachad agus
troimh nan uile nithe a thaobh a fìor-
ghloinid.

25 Oir is anail cumhachd Dhe i, agus
feart fìorghlan a' sruthadh o ghlòir an
Uilechumhachdaich: uime sin cha téid ni
truaillidh sam biah 'na fochair.
26 Oir is ise soilleireachd an t-soluis
shiorruidh, sgàthan gun smal cumhachd
Dhé, agus ìomhaigh a mhaitheis.
27 Agus air bhi dhi 'na h-aon, is urrainn di
na h-uile nithe a dheanamh: agus a' fan-
tuinn innte fein, nì i na h-uile nithe nuadha:
agus anns gach linn a' dol a stigh do anam-
aibh naomha, ni si iad 'nan càirdibh do
Dhia agus 'nam fàidhibh.
28 Oir cha'n 'eil gràdh aig Dia do neach
sam bith, ach do'n tì a ta chòmhnuidh
maille ri gliocas.
29 Oir a's maisich' e na ghrìan, agus tha
e os ceann uile òrdugh nan réult: air a
shàmhlachadh ri solus, gheibhear e air
thoiseach air.
30 Ach an déigh so thig an òidhche: ach
cha toir aingidheachd buaidh air gliocas.

## CAIB. VIII.

RUIGIDH gliocas le cumhachd o aon
cheann gu ruig an ceann eile; agus
òrdaichidh i na h-uile nithe gu tait-
neach.
2 Ghràdhaich mi i, agus dh' iarr mi mach
i o'm òige; mhiannaich mi a deanamh
'na céile domh, agus bha gràdh agam d' a
maise.
3 Air di a bhi èolach air Dia, mèudaich-
idh i a mòrachd fein; seadh, ghràdhaich
Tighearna nan uile nithe i.
4 Oir tha fios aice air dìomhaireachdan
eòlais Dè, agus a' gràdhachadh nan oibre
aige.
5 Ma tha saoibhreas 'na shéilbh a ta r' a
ìarraidh 'sa bheatha so, ciod a's saoibhre na
gliocas, a ta 'g oibreachadh nan uile nithe?
6 Agus ma dh' oibricheas tuigse, c' àit am
measg nan uile am bheil fear-oibre ni 's
innleachdaich na ise?
7 Ma ghràdhaicheas duine fireantachd,
tha a h-oibre 'nan subhailcibh: oir teagais-
gidh i stuamachd agus gliocas, ceartas agus
tréubhantas, a leithid is nach urrainn daoine
nithe ni 's buanachdail fhaotuinn rè am
beatha.
8 Ma dh' iarras duine mòran cleachdaidh,
tha fios aice-san air nithibh o shean, agus
bheir i barail cheart ciod a ta chum teachd:
tha eòlas aice-san air seòltachdaibh gach
còmhraidh, agus comas aice earraineàn
dòrcha a mhìneachadh: tha i a' faicinn
roimh làimh chomharan agus iongantasan,
agus chùisean gach aimsir' agus tràth.
9 Uime sin chuir mi romham a gabhail
a 'm ionnsuidh gu bhi beò maille rium, air
domh fios a bhi agam gum biodh i 'na
comhairliche air nithibh maithe, agus 'na
comhfhurtachd ann an doilghiosaibh agus
àmhghar.
10 Air a sgàth-san tha meas orm am
measg na mòr-chuideachd, agus urram
agam maille ris na seanairibh, ged a tha mi
òga.
11 Gheibhear mi ealanta ann am barail
chum breitheanas a dheanamh, agus bith-
idh mòr-mheas diom ann an sealladh
dhaoine mòra.
12 An uair a bhios mi 'nam thosd, fan-
aidh iad rim' dhàil: agus an uair a làbh-
ras mi bheir iad deagh chluas domh: ma
làbhras mi mòran, cuiridh iad an làmhan
air am béul.
13 Os bàrr, gheibh mi neò-bhàsmhorachd
trìd-san, agus fàgaidh mi 'nam dhéigh
cùimhneachan buàn-mhaireannach dhoibh-
san a thig 'nam dhéigh.
14 Cuiridh mi am pobull ann an òrdugh,
agus bithidh na cinnich fo 'm smachd.
15 Bìthidh na h-antighearnan oillteil fo
eagal eadhon an uair a chluinneas iad
umam; gheibhear maith mi am measg na
mòr-chuideachd, agus tréun ann an cath.
16 An déigh dhomh teachd chum mo
thighe, gabhaidh mi fois maille rithe: oir
cha 'n 'eil searbhadas 'na còmhradh: agus
cha'n 'eil bròn ann a bhi teachd bèo maille
rithe, ach cridhealas agus aoibhneas.
17 A nis, an uair a smuainich mi air na
nithibh sin annam fein, agus a chnuasaich
mi 'nam chridhe iad, ciamar is i neo-bhàs-
mhorachd a bhi ann an dlùth-dhàimh ri
gliocas;
18 Agus cia mòr an toilinntinn a bhi ann
an càirdeas rithe; agus gur saoibhreas neo-
chriochnuichte oibre a làmh; agus gur
tuigse a bhi 'cleachdadh còmhraidh rithe;
agus gur deagh chliù a bhi 'labhairt rithe:
chaidh mi mu 'n cuairt ag ìarraidh ciamar
a ghabhas mi a 'm ionnsuidh i.
19 Oir bha mi 'nam leanabh géur, agus
bha deagh spiorad agam.
20 Seadh gidheadh, air domh a bhi maith,
thàinig mi a stigh do chorp neo-thruail-
lidh.
21 Os bàrr, an uair a mhothuich mi nach
b' urrainn mi gréim a dheanamh oirre air
sheòl eile, mar tugadh Dia dhomh i; agus
bu phùing gliocais mar an céudna fios
fhaotuinn cò d' an tiodhlac i; rinn mi ùr-
nuigh ris an Tighearna, agus ghuidh mi air,
agus lem' uile chridhe thubhairt mi,

## CAIB. IX.

O DHÉ m' aithriche, agus a Thighearna
na tròcaire, a rinn na h-uile nithe
led' fhocal,
2 Agus a dh' òrduich do 'n duine trìd do
ghlìocais, gu 'm biodh uachdaranachd aige
thairis air na créutairibh a dhealbh thu,

3 Agus an talamh a riaghladh a réir ceartais agus fìreantachd, agus breitheanas a chur an gniomh le cridhe tréibhdhireach;
4 Tabhair dhomhsa an gliocas, a ta 'na suidhe ri taobh do rìgh-chaithreach; agus na diùlt mi o mheasg do chloinne:
5 Oir tha mise do sheirbhiseach, agus mac do bhanòglaich, 'nam chreutair dìblidh, agus aig am bheil ùine ghearr, agus tuilleadh 's òga chum breitheanas agus laghanna a thuigsinn.
6 Oir dh' aindeoin co iomlan 'sa bhios neach a 'm measg chloinn nan daoine, gidheadh mar bi do ghlïocas-sa maille ris, cha ghabhar sùim sam bith dheth.
7 Ròghnaich thusa mi gu bhi 'nam rìgh dod' phobull-sa, agus 'nam bhreitheamh dod' chuid mhac agus nighean.
8 Dh' àithn thu dhomh teampull a thogail air do shliabh naomha, agus altair anns a' bhaile anns am bheil thu a' gabhail còmhnuidh, sàmhladh do phàilliun naomha, a dh' ullaich thu o' n toiseach.
9 Agus bha gliocas maille riut; aig an robh èolas air t-oibribh, agus a bha a làthair an uair a dhealbh thu an saoghal, agus aig an robh fios air ciod a bha taitneach 'nad' shealladh, agus ceart'nad' àitheantaibh.
10 O cuir a mach i as do nèamhaibh naomha, agus o righ-chaithir do ghlòire, a chum air di a bhi làthair gu 'n oibrich i maille rium, air chor is gu 'm bi fios agam ciod a tha taitneach dhuit-sa.
11 Oir tha eòlas agus tuigse aice air na h-uile nithibh, agus stiùiridh i mi gu stuama 'nam dheanadas, agus gléidhidh i mi 'na cumhachd.
12 Mar so bithidh m' oibre taitneach, agus an sin bheir mi breth fhìrinneach air do phobull, agus bithidh mi airidh air suidhe ann an caithir m' athar fein.
13 Oir cò e an duine sin aig am bheil eòlas air comhairle Dhé? no cò a 's urrainn smuaineachadh ciod i toil an Tighearna?
14 Oir tha smuainte dhaoine bàsmhor truagh, agus tha ar n-ìnnleachdan neochinnteach.
15 Oir tha 'n corp truaillidh a' brùthadh sios an anama, agus tha 'm pàilliun talmhaidh a' sàruchadh na h-ìnntinn a ta' smuaineachadh air iomadh nithibh.
16 Agus is ann air éigin a bheir sinn tuairmeas cheart mu na nithibh a ta air an talamh, agus is ann le saothair a gheibh sinn a mach na nithe a ta romhainn: ach cò a rannsaich a mach na nithe a ta air nèamh?
17 Agus cò a fhuair eòlas air do chomhairle, mar tabhair thu gliocas, agus mar cuir thu do spiorad o 'n àirde?
18 Oir mar so bha na sligheanna acasan a bha bèo air an talamh air an ath-leasachadh, agus bha daoine air an teagasg anns na nithibh a ta taitneach dhuit-se, agus bha iad air an tearnadh trid gliocais.

## CAIB. X.

GHLEIDH ise athair na talmhainn a dhealbhadh an toiseach leis fein, agus thug i a mach o 'n tuiteam aig e,
2 Agus thug i cumhachd dha nithe a riaghladh.
3 Ach an uair a theich an neo-fhìrean air falbh uaipe 'na chorruich, chaidh esan mar an céudna a dhìth anns an fhéirg trid an do mhort e a bhràthair.
4 Air sgàth an do theasairg gliocas an saoghal a bhàthadh leis an dìlinn, agus an do stiùir i cùrsa an fhirein ann am mìr fiodha do bheag luach.
5 Os bàrr, air do na cinnich a bhi air an claoidh 'nan ceannairc aingidh, fhuair i am fìrean a mach, agus ghléidh i neo-lochdach do Dhia e, agus chum i làidir e an aghaidh a chaomh-thruais a thaobh a mhic fein.
6 An uair a chaidh na daoine ain-diadhaidh a dhith, shaor i am fìrean, a theich o 'n teine a thuit sios air na cuig bailtibh:
7 Tha 'm fearann fàs, dhe 'm bheil deatach, a' togail fìanuis air an àingidheachd aca, eadhon gu ruig an là an diugh, agus luibheanna a' giùlan toraidh, nach tig a chaoidh gu bhi abuich: agus tha carradh seasmhach salainn 'na cùimhneachan air anam mi-chreideach.
8 Oir gu 'n sùim aca do ghliocas, fhuair iad cha 'n e mhàin an dochunn so, chum nach robh fios aca air na nithibh a bha maith, ach mar an céudna dh' fhàg iad 'nan déigh cùimhneachan do 'n t-saoghal air an amaideachd fein: air chor is nach b' urrainn doibh eadhon a bhi air am foluchadh a thaobh nan nithe anns an do chiontaich iad.
9 Ach shaor gliocas o àmhghar iadsan a fhritheal oirre.
10 An uair a theich am fìrean o chorruich a bhràthar, stiùir i e ann an slighibh ceart, nochd i dha rioghachd Dhé, agus thug i eòlas da air nithibh diadhaidh, rinn i saibhir e 'na thurasaibh, agus chuir i ann an lionmhorachd toradh a shaoithreach.
11 Sheas i làimh ris ann an sànnt a' leithid 'sa shàruich e, agus rinn i beartach e.
12 Dhìon i o a nàimhdibh e, agus chùm i teàruinte e uathsan a bha ri feall-fholuch; agus ann an còmhstri shearbh thug i buaidh dha; chum fios a bhi aige gu 'm bheil diadhachd ni 's treasa na na h-uile.
13 An uair a reiceadh am fìrean, cha do thréig i e, ach shaor i o 'n pheacadh e: chaidh i sios maille ris chum an t-sluic,
14 Agus cha d' fhàg i ann an cùibhreachaibh e, gus an tug i slat-rioghail na riogh-

achd dha, agus cumhachd nan aghaidh-san
a shàruich e: air an son-san a rinn casaid
'na aghaidh, nochd i iad a bhi 'nam bréug-
airibh, agus thug i glòir bithbhuan dha.
15 Shaor i an sluagh ionraic agus an sìol
neo-chiontach o 'n chinneach a shàruich
iad.
16 Chaidh i a steach do dh' anam seirbhis-
ich an Tighearna, agus sheas i an aghaidh
righre uamhasach ann am miorbhuilibh
agus comharraibh;
17 Thug i do na fireanaibh duais an
saoithreach, stiùir i iad air slighe mhiorbh-
uilich, agus bha i mar chòmhdach dhoibh
air an là, agus mar sholus réulta 'n àm na
h-òidhche;
18 Thug i trid na Mara Ruaidh iad, agus
thrèoraich i iad tre mhòrain uisge.
19 Ach bhàth i an nàimhdean, agus thilg
i suas iad o ghrùnnd na doimhne.
20 Uime sin mhìll na fireana na neo-fhìr-
eana, agus mhol iad t-ainm naomh-sa, O
Thighearna, agus dh' àrdaich iad a dh' aon
inntinn do làmh, a chathaich air an son.
21 Oir dh' fhosgail gliocas bèul nam
balbh, agus rinn i deas-bhriathrach tean-
ganna na mùinntir nach urrainn labhairt.

## CAIB. XI.

SHOIRBHICH i le'n oibribh ann an
làimh an fhàidh naoimh.
2 Chaidh iad trìd an fhàsaich nach robh
air àiteachadh, agus shuidhich iad am pàil-
liuna ann an ionadaibh far nach robh slighe
sam bith.
3 Sheas iad an aghaidh an nàimhdean,
agus rinn iad dìoghaltas air an éas-càir-
dibh,
4 An uair a bha tart orra ghairm iad
ortsa, agus thugadh uisge dhoibh as a'
charraig chruaidhe, agus chaidh an tart a
chosgadh as a' chloich chruaidhe.
5 Oir na nithe leis an d' rinneadh peanas
air an nàimhdibh, leis na nithibh céudna
rinneadh maith dhoibhsan 'nam féum.
6 Oir an àite tobair àimhne a' sìr-ruith
air a truailleadh le fuil shalaich,
7 Mar achmhasan soilleir do 'n àithne trid
an do chuireadh na leanabana gu bàs, thug
thusa pailteas uisge dhoibh air shèol nach
robh dùil aca:
8 A' cur an céill leis an tart sin, ciamar a
rinn thu peanas air an eas-càirdibh.
9 Oir an uair a dh' fhéuchadh iad, gidh-
eadh ach ann tròcair smachdaicheadh iad,
bha fios aca ciamar a thugadh breith air na
daoinibh ain-diadhaidh ann am féirg, agus
a chlaoidheadh iad, fo thart air sheòl nach
robh na fìreana.
10 Oir iadsan dh' eirealaich agus dh'
fhéuch thu, mar athair; ach a' chuid eile
dhìt agus pheanasaich thu, mar righ searbh.

11 Cia achd a bha iad air falbh no' làthair
bha iad maraon air an claoidh.
12 Oir thàinig bròn dà-fhillte orra, agus
osnaich, a' cùimhneachadh nan nithe a dh'
fhalbh.
13 Oir an uair a chùal iad a' chuid eile a
bhi' faotuinn buànnachd le 'm peanasaibh
fein, bha gnè mhothuchaidh aca thaobh an
Tighearna,
14 Oir esan a thilg iad a mach le tàir, an
uair a bha e fad roimh sin air a chur a
mach aig tilgeadh nan leanaban a muigh,
airsan bha mòr-mheas aca aig a' chrich, an
uair a thug iad fa 'near na nithe a thachair.
15 Ach air son ìnnleachdan amaideach an
aingidheachd, leis an robh iad air am meal-
ladh chum gu 'n d' rinn iad aoradh do
nathairichibh a bha dh' easbhnidh réusoin,
agus do bheathaichibh truaillidh, chuir
thusa àireamh mhòir do bhéistibh gu 'n
tuigse da 'n ionnsuidh air son dìoghaltais;
16 A chum fios a bhi aca, ge b' e ciod leis
am peacaich duine, leis an ni céudna uime
sin gu 'n deanar peanas air.
17 Oir cha robh meadhona a dhìth air do
làimh uile-chumhachdaich, a dhealbh an
saoghal do stuth gu 'n chumadh, a chur
nam measg lionmhorachd do mhath-ghamh-
na agus do leòmhnaibh gàrga,
18 No do fhiàdh-bheathaichibh neo-aith-
nichte, làn féirge, air an ùr-dhealbhadh, a'
séideadh a mach aon chuid toit theinntich,
no fàilean salach deataich sgaoilte, no a'
tilgeadh sradan uamhasach a mach as an
sùilibh;
19 Leis am féudadh cha 'n e mhàin an
dochunn aca an cuir air ball a dhìth, ach
mar an céudna iad a bhi gu tur air am mil-
leadh leis an t-sealladh eagallach.
20 Seadh, agus as an éugais sin dh' fhéud-
adh iad tuiteam sios le aon séide, air doibh
a bhi air an ruagadh le dìoghaltas, agus air
an sgapadh a mach le h-anail do chumh-
achd: ach shònraich thusa na h-uile nithe
ann an tomhas, agus àireamh, agus cud-
throm.
21 Oir is urrainn thusa do mhòr-neart
fhòillseachadh aig gach àm an uair is àill
leat; agus cò a 's urrainn seasamh an agh-
aidh cumhachd do làimh-sa?
22 Oir tha 'n saoghal uile 'nad' làthair mar
dhus beag na slige-tomhais, seadh, mar
shileig do dhrùchd na maidne a thuiteas air
an talamh.
23 Ach ni thu tròcair air na h-uile; oir is
urrainn thu na h-uile nithe a dheanamh,
agus smèididh tu air peacannaibh dhaoine,
do bhrìgh gu 'm bu chòir doibh ath-leas-
achadh a dheanamh.
24 Oir tha spéis agad do na nithibh a ta
ann, agus cha 'n 'eil fuath agad do ni sam
bith a rinn thu; oir gu bràth cha dhean-

adh tu ni sam bith, 'nam biodh fuath agad
dha.
25 Agus ciamar a mhaireadh ni sam bith,
mar biodh e a réir do thoil féin? no air a
ghleidheadh, mar biodh e air a ghàirm leat
fein?
26 Tha thusa gidheadh a' caomhnadh nan
uile: oir is leatsa iad, O Thighearna, thusa
a ta gràdhachadh nan anam.

## CAIB. XII.

OIR tha do Spiorad neo-thruaillidh
anns na h-uile nithibh:
2 Uime sin tha thusa a' smachdachadh a'
chuid 'sa chuid na dream a ta ciontachadh,
agus a' toirt rabhaidh dhoibh le bhi 'toirt
gu 'n cùimhne nan nithe anns an do chion-
taich iad, chum air doibh an aingidheachd
a thréigsinn, gu 'n creid iad, O Thighearna,
annad-sa.
3 Oir b' i do thoil-sa sgrios a dheanamh,
le làmhaibh ar n-aithriche, araon air seann
luchd-àiteachaidh do thìre naoimh,
4 D' an robh fuath agad aïr son a bhi
'deanamh oibre ro òillteil dhruidheachdan,
agus dhroch ìobairtean:
5 Agus mar an céudna air luchd-mor-
taidh neo-thròcaireach na cloinne, agus air
luchd-ithidh feòla dhaoine, agus chùirmean
fola,
6 Le 'n sagartaibh a mach a' meadhon an
cuideachd iodhol-aorach, agus air na pàran-
taibh a mhàrbh le 'n làmhaibh fein anaman
aig nach robh cuideachadh:
7 A chum gu 'm faigheadh am fearann,
air am bheil meas agad thar gach fearainn
eile, luchd-àiteachaidh measail do chloinn
Dhé.
8 Gidheadh chuir thu connspeacha eadh-
on orra-san a chaomhain thu mar dhaoine,
air thoiseach air an fheachd agad, chum an
sgrios a' chuid 'sa chuid.
9 Cha 'n e nach robh cumhachd agad na
daoine mi-dhiadhaidh a thoirt fo làimh nam
fìrean anns a' chatha, no am milleadh air
bàll le beathaichibh gàrga, no le aon ghuth
fiadhaich:
10 Ach a' toirt breitheanais orra a lion
cuid is cuid, thug thu comas aithreachais
doibh, cha 'n ann gu 'n fhios agad gun robh
iad nan ginealach aingidh, agus gu 'n do
thàrmaicheadh am mi-rùin fein annta, agus
nach atharraicheadh an smuainte gu bràth.
11 Oir bu shìol mallaichte o 'n toiseach e;
ni mò a thug thusa, air eagal duine sam
bith, maitheanas doibh a thaobh nan nithe
anns an do pheacaich iad.
12 Oir cò a their, Ciod a rinn thu? no cò
a sheasas an aghaidh do bhreitheanais? no
cò a ni casaid 'nad' aghaidh air son nan cin-
neach a théid a dhìth, a rinneadh leatsa?
no cò a thig gu seasamh 'nad' aghaidh,
chum dìoghaltas a dheanamh air son nan
nèo-fhìrean?
13 Oir ni mò am bheil Dia ann ach thusa,
air am bheil cùram nan uile, d' am féudadh
tu fhéuchainn nach 'eil do bhreitheanas
mi-cheart.
14 Ni mò am bi comas aig rìgh no aig an-
tighearna chum cur 'nad' aghaidh a thaobh
neach sam bith air an d' rinn thu peanas.
15 Air a' mhèud is gu 'm bheil thusa fein
fìrinneach, tha thu 'g òrduchadh nan uile
nithe gu ceart: air duit a bhi 'smuaineach-
adh nach 'eil e taitneach dod' chumhachd
esan a dhìteadh nach robh toilltinneach air
peanas.
16 Oir is toiseach fìreantachd do chumh-
achd; agus do bhrìgh gur tusa Tighearna
nan uile, bheir e ort a bhi gràsmhor do na
h-uile.
17 Oir an uair nach creid daoine gu 'm
bheil do chumhachd iomlan, nochdaidh tu
do neart; agus 'nam measg-san aig am bheil
fios aïr, ni thusa an dànachd follaiseach.
18 Ach bheir thusa, a' rìaghladh do
chumhachd, breith le ceartas, agus òrduich-
idh tu sinn le mòr chaoimhneas: oir féud-
aidh tusa cumhachd a gnàthachadh an uair
is àill leat.
19 Oir le a leithid sin do dh' oibribh thea-
gaisg thu do shluagh fein, gu 'm bu chòir
do 'n duine ionraic a bhi tròcaireach, agus
thug thu air do chlòinn a bhi fo dheagh
dhòchas gu 'm bheil thu a' toirt maitheanais
peacaidh.
20 Oir ma rinn thu peanas air nàimhdibh
do chloinne fein, agus orra-san a dhìteadh
gu bàs, le uiread do chùraim, a' tabhairt
dhoibh ùine agus àite, trìd am féudadh iad
a bhi air an saoradh o 'm mi-rùn fein;
21 Cia mòr am faiceall leis an tug thu
breith air do chuid mhac fein, d' an do
mhionnaich thu d' an aithrichibh, agus an
d' rinn thu cùmhnanta air deagh gheallan-
naibh?
22 Uime sin, do bhrìgh gu 'm bheil thu
'gar smachdachadh, tha thu a' sgiùrsadh ar
nàimhdean mìle uair ni 's mò, a chum, an
uair a bheir sinn breith, gu 'm bu chòir
duinn smuaineachadh gu cùramach air do
mhaitheas, agus an uair a bheirear breith
oirnn fein, gu 'm bu chòir duinn sealltuinn
air son tròcaire.
23 Air an aobhar sin, do bhrìgh gu 'n
tàinig daoine bèo gu mi-stuama agus gu h-
éucoireach, bhuair thu iad le 'n truaillidh-
eachdan fein.
24 Oir chaidh iad fad air seacharan air
slighibh na mearachd, agus mheas iad mar
dhiathan, iadsan air an d' rinneadh tàir am
measg bheathaichean an nàimhdean, air
doibh a bhi air am mealladh mar chlann
gu 'n tuigse.

25 Uime sin chuir thu breitheanas da 'n ionnsuidh-san a dheanamh fochaid orra, mar dh' ionnsuidh chloinne a 's éugais réusoin.

26 Ach iadsan nach biodh air an ath-leasachadh leis an smachdachadh sin, leis an d' rinn e beadradh riu, fairichidh iad breitheanas airidh air Dia.

27 Oir, féuch, a thaobh nan nithe air an d' rinn iad talach an uair a rinneadh peanas orra, 'se sin, air an son-san a smuainich iad a bhi 'nan diàthaibh; (a nis) air dhoibh a bhi air am peanasachadh leo, an uair a chunnaic iad e, dh' aidich iad esan mar an Dia fior, a dhiùlt iad roimh sin aithneachadh; agus uime sin thàinig dìteadh ro mhor orra.

## CAIB. XIII.

GU cinnteach is dìomhain na h-uile dhaoine do thaobh nàdair, a ta aineolach air Dia, agus nach b' urrainn èolas fhaotuinn airsan a ta ann, as na nithibh a ta faicinneach: ni mò an d' aidich iad am fear-oibre, le bhi 'toirt nan obair fanear;

2 Ach mheas iad aon chuid teine, no gaoth, no 'n t-adhar luaineach, no cuairt nan réult, no 'n t-uisge ànradhach, no soluis nèimhe, a bhi 'nan diathaibh a ta 'riaghladh an t-saoghail.

3 Ma ghabh siad iad gu bhi 'nan diathaibh, air doibh a bhi toillichte le 'm maise; biodh fios aca cia mòr ni 's fearr a ta an Dia aca: oir is e céud ùghdar na maise a dhealbh iad.

4 Ach ma bha iongantas orra air son an cumhachd agus an éifeachd, tuigeadh iad leò sin, cia mòr a 's cumhachdaich' a ta esan a rinn iad.

5 Oir le mòrachd agus maise nan nithe a chruthaicheadh, chithear a réir sin an Ti a rinn iad.

6 Ach air son so gidheadh tha iad ni 's lugha gu bhi air an coireachadh: oir tha iad féudaidh e bhith, a' tuiteam ann am mearachd, ag ìarraidh Dhé, agus dèonach air 'fhaotuinn.

7 Oir air doibh eòlas a bhi aca air 'oibribh, tha iad gu cùramach 'ga rànnsachadh a mach, agus a' creidsinn an seallaidh fein; do bhrigh gu 'm bheil na nithe a chithear maiseach.

8 Gidheadh ni 's mò am bheil iad chum maitheanas fhaotuinn.

9 Oir n' am b' urrainn doibh uiread èolas a bhi aca, 'sgu 'n robh e 'nan comas tuairmeas a thoirt air an t-saoghal; c' ar son nach d' fhuàir iad ni 's luaithe a mach a Thighearna?

10 Ach tha iad truàgh, agus tha an dòchassan ann an nithibh màrbha, a ghàirm diathan diùbhsan is iad oibre làmh dhaoine, òr agus àirgiod, anns an nochdar ìnnleachd, agus coslais bheathaichean, no clach gu 'n fhéum, obair seann làimh.

11 A nis, saor a leagas fiodh, an déigh dha craobh a ghearradh sios freagarrach air son na cùise, agus a' chairt a rùsgadh dhi gu h-ìnnleachdach mu 'n cuairt, agus a h-oibreachadh gu h-eireachdail, agus soitheach a dheanamh dhi freagarrach air son féuma beatha an duine;

12 Agus air da spruilleach na h-oibre aige a chaitheadh chum a lòn a dheasachadh, shàsuich se e fein;

13 Agus air gabhail an fhùighlich dha am measg nan nithe gu 'n fhéum, air da a bhi 'na mhìr cròm fiodha, agus làn shnaimean, ghearr e gu h-ìnnleachdach e, an uair nach robh ni eile aige r' a dheanamh, agus dhealbh se e le seòltachd a thuigse, agus chùm se e 'na ìomhaigh duine;

14 No rinn se e cosmhuil ri béist ghràineil éigin, 'ga chòmhdachadh thairis le corcur agus le dath, a' cur dreach dearg air, agus a' folluchadh gach smal a ta air;

15 Agus an uair a rinn e àite freagarrach air a shon, chàruich se ann am balla e, agus theannaich e le h-ìaruinn e:

16 Oir dheasaich se e chum nach tuiteadh e, air da fios a bhi aige nach bu chomas da e fein a chuideachadh; oir is ìomhaigh e, aig am bheil féum air còmhnadh.

17 An sin ni e ùrnuigh air son a chodach, air son a mhnà agus a chloinne, agus cha 'n 'eil nàire air labhairt ris an ni sin aig nach 'eil beatha.

18 Tha e 'gàirm air son slàinte, air an nì sin a ta diblidh: tha e 'deanamh ùrnuigh air son beatha, ris an nì sìn a ta màrbh: tha e ag iarraidh gu h-iriosal air son cuideachaidh, air an nì sin aig am bheil an comas a 's lugha chum cuideachadh a dheanamh: agus air son deagh thurais, tha e 'guidhe air an nì sin nach urrainn cas a chur roimhe:

19 Agus air son buannachd agus faotuinn, agus air son deagh shaoirbheis a làmh, tha e 'g iarraidh comais oibreachaidh airsan a 's lugha aig am bheil do chumhachd chum ni sam bith a dheanamh.

## CAIB. XIV.

ARIS, air da deasachadh chum seòlaidh, agus chum dol troimh nan tònn atmhor, tha e gàirmeadh air a' mhìr fiodha, a ta ni 's groide n' an lòng a ta 'ga ghiùlan.

2 Oir gu cìnnteach dhealbh toil na buannachd sin, agus thog am fear-oibre e le ìnnleachd fein.

3 Ach tha do fhreasdal-sa, O Athair, 'ga stiùireadh: oir rinn thu slighe anns a' chuan, agus céum tearuinte anns na tonnaibh;

4 A' féuchainn gu'n urrainn thu teasairginn
o gach cunnart; seadh, ged a rachadh duine
dh' ionnsuidh a' chuain gu 'n eòlas.
5 Gidheadh cha 'n àill leat gu 'm biodh
oibre do ghliocais diomhain, agus air an
aobhar sin tha daoine ag earbsadh am
beatha fein ri criomain beaga fiodha, agus
a' dol troimh na fairge anradhaich ann an
lùing dhìblidh, tha iad air an teasairginn.
6 Oir anns an àm o shean mar an céudna,
an uair a chaidh na famhairean uaibhreach
a dhìth, chaidh dòchas an t-saoghail a theas-
airginn ann an lùing dhìblidh, air a stiùir-
eadh led' làimh, agus dh' fhàg e siol a ghin-
ealaich do gach linn.
7 Oir is beannaichte am fiodh trid an tig
fireantachd.
8 Ach is mallaichte an nì sin a ta air a
dheanamh le làmhaibh, araon an nì fein,
agus esan a rinn e: esan, do bhrìgh gu 'n
d' rinn se e; agus an nì fein, do bhrìgh, air
da a bhi truaillidh, gu 'n do ghàireadh dia
dheth.
9 Oir tha 'n t-an-diàdhaidh agus an t-an-
diàdhachd aige fein, maraon gràineil do
Dhia.
10 Oir peanasaichear an nì a rinneadh,
maille ris-san a rinn e.
11 Uime sin nithear fiosrachadh eadhon
air iodholaibh nan Cinneach; do bhrìgh
mar chréutairean Dhé gu 'n d' fhas iad nan
gràinealachd, agus nan ceapaibh-tuislidh do
dh' anamaibh dhaoine, agus nan ribe do
chosaibh nan amaideach.
12 Oir b' e dealbhadh nan ìodhol toiseach
strìopachais spioradail, agus b' e am faotuinn
a mach truaillidheachd na beatha.
13 Oir cha mhò a bha iad ann o'n tois-
each, ni mò a bhios iad ann gu bràth.
14 Oir trid glòire dhiomhain dhaoine
thàinig iad a stigh do'n t-saoghal, agus
uime sin thig iad gu h-aighearr gu crìch.
15 Oir chuir athair urram air a leanabh
mar dhia, air dà a bhi air a chlaoidh roimh
'n àm le bròn, an uair a rinn e iomhaigh
dhe 'n leanabh aige air a thoirt gu grad air
falbh, agus an sin 'na dhuine marbh, agus
thug e dhoibhsan a bha fuidh deas-ghnàth-
annan agus ìobairtean.
16 Mar so, ri h-ùine, ghléidheadh cleachd
an-diadhaidh, air da a bhi air fàs laidir,
mar lagh, agus rinneadh aoradh do ìomh-
aighibh snaighte le àitheantaibh nan rìgh.
17 An tì do nach b' urràinn daoine urram
a thoirt le'n làthaireachd, do bhrìgh gu 'n
robh iad a chòmhnuidh am fad as, ghabh
iad aogas a ghnùise fad air falbh, agus rinn
iad fior ìomhaigh rìgh air an do chuir iad
urram, chum na crìche, leis an dànachd so
aca, gu 'n deanadh iad miodal ris-san a bha
air falbh, mar gu 'm biodh e làthair.
18 Chuidich mar an céudna dìchioll ion-
gantach an fhir-ceairde chum nan aineolach
a chur air an aghaidh gu'm barrachd saobh-
chràbhaidh.
19 Oir ghnàthaich esan, féudaidh e bhith,
air da a bhi deònach neach ann an ùgh-
darras a thoileachadh, ìnnleachd fein air fad
chum an coslas a dheanamh air an t-seòl
a 's fearr.
20 Agus mar so, air am mealladh le maise
ha h-oibre, ghabh a' mhòr chuideachd e a
nis mar dhia, da 'n tugadh urram beagan
roimh sin ach a mhàin mar do dhuine.
21 Agus bha so 'na aobhar chum an
saoghal a mhealladh: oir a' deanamh
seirbhis aon chuid do dh' àmhghar no do
dh' aintighearnas, thug daoine do chloch-
aibh no do chrannaibh an t-ainm a ta do-
chur an céill.
22 Os bàrr, cha robh so ni 's lèoir doibh,
gu'n deachaidh iad am mearachd ann an
eòlas air Dia; ach, do bhrìgh gun robh iad
a' teachd bèo ann an còmhstrith mhòir an
aineolais, thug iad sìth mar àinm air na
plàighibh mòra sin.
23 Oir an uair a mhàrbh iad an clann fein
ann an ìobairtibh, agus a ghnàthaich iad
deas-ghnàthanna uaigneach, no a rinn iad
rùitearachd do rìaghailtibh coimheach;
24 Cha do ghléidh iad aon chuid beatha
no pòsadh nis faide neo-thruaillidh; ach
chuir, an darna cuid, aon fhear fear eile gu
bàs, air neò chuir e gu bròn e le h-adhal-
tranas.
25 Air chor is gun do rìoghaich anns na
h-uile dhaoinibh, gu h-iomlan, fuil, mort-
adh, gadachd, agus cealg, truaillidheachd,
neo-dhìllseachd, buaireasa, mionnan-eith-
ich,
26 A' cur dheagh dhaoine fo thrioblaid,
dichuimhne air deagh ghniomharaibh,
truailleadh anam, caochladh ghnè, àimhreite
ann am pòsaibh, adhaltranas, agus neo-
ghloine gu 'n nàire.
27 Oir is e a bhi 'deanamh aoraidh do
iodholaibh, nach àinmichear, toiseach, agus
aobhar, agus crioch, gach uile aingidh-
eachd.
28 Oir tha iad aon chuid air boile an uair
a tha iad subhach, no tha iad a' fàistneachd
bhréug, no a' teachd beò gu neo-cheart, no
gu 'n suim a' toirt mhionnan dhocharach.
29 Oir do bhrigh gu 'm bheil iad ag earb-
sadh ri h-iodholaibh, aig nach 'eil beatha;
ged a mhionnaicheas iad gu bréugach, gidh-
eadh cha seàll iad air an dochunn.
30 Uime sin air son an dà aobhair so
nithear gu ceart peanas orra: an dà chuid a
chionn nach do smuainich iad gu maith mu
Dhia, a' toirt an aire do dh' ìodholaibh;
agus mar an céudna a chionn gu 'n do
mhionnaich iad gu h-éucorach ann am
fòill, a' deanamh tàir air naomhachd.

31 Oir cha'n e an cumhachd-san trìd am bheil iad a' mionnachadh; ach is e dioghaltas ceart nam peacach a pheanasaicheas an còmhnuidh ciont nan daoine mi-dhiadhaidh.

## CAIB. XV.

ACH tha thusa, O Dhé, gràsmhor agus fior, fad-fhulangach, agus ann an tròcair ag òrduchadh nan uile nithe.

2 Oir ma pheacaicheas sinne, is leatsa sinn, air duinn fios a bhi againn air do chumhachd: ach cha pheacaich sinne, le fios gu 'm bheil sinn leatsa.

3 Oir is fìreantachd iomlan thusa aithneachadh; seadh, is frèumh na neo-bhàsmhorachd eòlas fhaotuinn air do chumhachd.

4 Oir ni mò a mheall innleachd aingidh dhaoine sinne, no an iomhaigh air a breacadh le dathannaibh éugsamhla, saothair neo-thorail an dathadair;

5 D' an toir an sealladh aige amadain gu taobh le bhi 'miannachadh 'na dhéigh, agus mar so tha iad ag iarraidh coslais iomhaigh màrbha, aig nach eil anail sam bith.

6 Tha araon iadsan a ta 'gan deanamh, iadsan a ta 'gan iarraidh, agus iadsan a ta' deanamh aoraidh dhoibh, ' nam muinntir a ta 'gràdhachadh nithe aingidh, agus a ta airidh air a leithid do nithibh a bhi aca chum earbsadh riu.

7 Oir thà 'n criadhadair, a' measgadh na creadha buige, a' cumadh gach soitheich le mòran saothaireach air son ar seirbhis; seadh, tha e a' deanamh do 'n aon chréuch araon na soithichean a ta chum gach féuma ceairt, agus mar an céudna iadsan nach 'eil; ach air féum gach aoin fa leth se 'n criadhadair fein is breitheamh.

8 Agus a' gnàthachadh a shaothaireach gu mi-gheamnuidh, tha e dhe 'n aon chriadh a' deanamh an dé sin a ta faoin, eadhon esan a rinneadh e fein beagan roimh sin as an talamh, agus a philleas ann an ùine ghoirid chum na talmhainn céudna, as an tugadh e, an uair a dh' iarrar a rìs a' bheatha sin a thugadh an iasad dha.

9 Gidheadh tha cùram air, cha 'n e gu 'm bi mòran saothaireach aige, no gu 'm bheil a bheatha fein goirid; ach tha e 'deanamh strìth a thoirt barrachd air òr-cheardaibh agus air na ceardaibh àirgid, agus a' deanamh dìchill air luchd-oibre an umha a shàmhlachadh, agus tha e 'ga mheas mar ghlòir nithe meallta a dheanamh.

10 Is luaithre a chridhe, is suaraiche a dhòchas n' an duslach, agus tha a bheatha ni 's lugha ann an luach na creadh;

11 Do bhrìgh is nach b' aithne dha an Ti a rinn e, agus esan a dheachd e le h-anam deanadach, agus a shéid spiorad bèo a stigh ann.

12 Dh' amhairc iad air ar beatha mar fhearas-cuideachd, agus air ar n-aimsire an so mar mhàrgadh air son buannachd: oir, deir iad, féumaidh sinn gach slighe fhaotuinn, ged bhiodh e le droch mheadhonaibh.

13 Oir an duine so, a ta 'deanamh shoithichean breòite do stuth talmhaidh, agus iomhaighean snaighte, tha deagh fhios aige gu 'm bheil e ciontach os ceann chàich air fad.

14 Agus tha uile nàimhdean do shluaigh, aig am bheil iad fo smachd, ro amaideach, agus ni 's truaighe no na leanabana fein.

15 Oir mheas iad uile iodhola nan cinneach mar dhiathan; aig nach 'eil aon chuid fèum nan sùl a dh' fhaicinn, no sròin a tharruing na h-analach, no cluàsan a chlùinntinn, no mèoir nan làmh a làimhseachadh; agus a thaobh an cos tha iad màll chum imeachd.

16 Oir rinn duine iad, agus dhealbh esan iad a ghabh a spiorad fein an iasad; ach cha 'n urrainn duine sam bith dia a dheanamh cosmhuil ris fein.

17 Oir air da a bhi bàsmhor, tha e ag oibreachadh an ni sin a ta màrbh le làmhaibh aingidh: oir is feàrr e fein no na nithe d' am bheil e a' deanamh aoraidh: do bhrigh gu 'm bheil esan aon uair bèo, ach cha robh iadsan riamh bèo.

18 Seadh, rinn iad mar an céudna aoradh do na beathaichibh sin a ta ro ghràineil: oir, air doibh a bhi air an sàmhlachadh r' a chéile, tha cuid ni 's miosa na chéile.

19 Ni mò am bheil iad maiseach, air chor is gu 'm biodh iad r' an iarraidh mar bheathaichean: ach chaidh iad a 's éugais cliù agus beannachd Dhé.

## CAIB. XVI.

AIR an aobhar sin le 'n leithidibh so rinneadh peanas orra gu dligheach, agus le lionmhorachd do bheathaichibh chlaoidheadh iad.

2 An àite a' pheanais so, a' buntainn gu gràsmhor rid' phobull fein, dh' ullaich thu air an son lòn air an robh blas nèonach, eadhon gearra-goirt, chum an càil a bheothuchadh:

3 Chum na crìche, air doibh a bhi 'g iarraìdh lòin, gu 'm féudadh iad, a thaobh seallaidh mhi-thaitnich nam beathaichean a chuireadh nam measg, fuath a thoirt do 'n ni sin a dh' fhéumas iad iarraidh; ach dh' fhéudadh iadsan, a' fulang gainne rè ùine bhig, a bhi air an deanamh nan luchd copairt do 'n bhlas nèonach.

4 Oir bha e dligheach, air doibhsan a bhi

'gnàthachadh antighearnais gun tigeadh
gainne, nach b' urrainn doibh a sheach-
nadh: ach dhoibh-san a mhàin bu chòir a
nochdadh ciamar a bha na nàimhdean aca
air an claoidh.
5 Oir an uair a thainig gairge namhasach
bheathaichean orra-san, agus chaidh iad a
dhìth le gathannaibh nan nathair lùbach,
cha do mhair do chorruich gu bràth:
6 Ach bha iad rè ùine ghoirid fo thriob-
laid, chum a bhi air an earaileachadh, air
doibh comhar na slàinte a bhi aca, a chur
àithne do lagh-sa 'nan cùimhne.
7 Oir cha robh esan a thionndaidh e fein
ris air a thearnadh leis an nì a chunnaic e,
ach leatsa, Slànuighear nan uile.
8 Agus anns an nì so thug thu air do
nàimhdibh aideachadh, gur tusa a theas-
airgeas o gach aingidheachd.
9 Oir mhàrbhadh iadsan le téumaibh nam
fionnan-fèoir agus nan cuileag, ni mò a dh'
fhuaireadh leigheas air am beatha: oir bha
iad toillteanach a bhi air am peanasachadh
le 'n leithidibh sin.
10 Ach air do chuid mhac cha tug eadh-
on fiacla nan dràgon nimhneach buaidh:
oir bha do thròcair do ghnàth maille riu,
agus shlànuicheadh iad.
11 Oir bha iad air am bioradh chum do
bhriathra a chùimhneachadh; agus bha iad
gu grad air an tearnadh, a chum, gu 'n
tuiteam ann an trom dhichùimhne, gu 'm
féudadh iad a bhi cùimhneachail an còmh-
nuidh air do mhaitheas.
12 Oir cha b' e aon chuid luibh no maoth-
phlàsd a dh' aisig iad chum slàinte; ach t-
fhocal-sa, O Thighearna, a shlànaicheas na
h-uile nithe.
13 Oir tha cumhachd beatha agus bàis
agadsa: treòraichidh tu chum geata ifrinn,
agus bheir thu a nios a rìs.
14 Marbhaidh duine gu 'n teagamh trid a
dhroch rùin fein; agus cha phìll an spiorad,
an uair a théid e a mach; ni mò a thig an
t-anam a rìs a théid suas.
15 Ach cha 'n 'eil e comasach do làmh a
sheachnadh.
16 Oir bha na h-ain-diadhaidh, a dh' àich-
eadh eòlas ortsa, air an sgiùrsadh le neart
do ghàirdein: rinneadh géur-leanmhuinn
orra le h-uisgibh coimheach, le clochaibh-
meallain agus frasaibh, nach b' urrainn
doibh a sheachnadh, agus le teine chnàmh-
adh iad.
17 Oir, ged tha e iongantach, bha barr-
achd neirt aig an teine anns an uisge, a
bhàthas na h-uile nithe; oir cogaidh an
saoghal air son nam fìrean.
18 Ré ùine bha 'n lasair air a lughdach-
adh, chum nach loisgeadh e suas na beath-
aichean a chuireadh an aghaidh nan aing-
idh: ach dh' fhéudadh iad fein 'fhaicinn
agus a thuigsinn gu 'n d' rinneadh géur-
leanmhuinn orra le breitheanas Dé.
19 Aig àm eile loisgidh e ann am meadhon
an uisge, os ceann cumhachd an teine, chum
gu 'm milleadh e toraidh na tìre éucor-
aich.
20 An àite sin bheathaich thu do phobull
fein le biadh nan aingeal, agus chuir thu d'
an ionnsuidh aran o nèamh air ullachadh
gu 'n an saothair aca-san, freagarrach chum
deagh-ghean gach duine a thoileachadh,
agus a' còrdadh ri gach blas.
21 Oir chuir do bheathachadh an céill do
thaitneas fein dod' chlòinn, agus a' còrdadh
ri càil an tì a dh' itheas, choimeasg se e fein
ri togradh gach duine.
22 Ach dh' fhuiling sneachd agus eigh an
teine, agus cha do leagh iad, chum fios a
bhi aca gu 'n do mhìll teine a' losgadh anns
a' chloich-mheallainn, agus a' sradadh anns
an uisge, toraidhean nan nàimhdean.
23 Ach chàill so a rìs cùimhne eadhon air
a neart fein, chum gu 'm biodh na fìrean
air am beathachadh.
24 Oir mèudaichidh an créutair a ta 'dean-
amh seirbhis duit-sa, am Fear-dealbhaidh,
a neart fein an aghaidh nan neo-fhirean,
chum peanas a dheanamh orra, agus lugh-
daichidh e a neart chum am buannachd-san
a dh' earbas asad-sa.
25 Air an aobhar sin dh' atharraicheadh e
air gach uile sheòl, agus bha e ùmhal dod'
ghràs, a bheathaich na h-uile nithe, a reir
tograidh na muinntir a bha féumach:
26 Chum gu'm biodh fios aig do chloinn-
sa, O Thighearna, d' am bheil thu a' toirt
gràidh, nach e fàs nam meas a bheathaich-
eas duine; ach gur e t-fhocal-sa e, a
ghleidheas iadsan a chuireas an dòchas
annad-sa.
27 Oir an nì sin nach do mhilleadh leis
an teine, air da a bhi air a bhlàthachadh le
beagan do ghath-gréine, leagh e gu luath
air falbh:
28 A chum gu 'm biodh e aithnichte, gu'n
cùm sinn air ais a' ghrian o bhuidheachas a
thabhairt dhuit, agus aig an ùr-mhaidne
gu 'n dean sinn ùrnuigh rint-sa.
29 Oir leaghaidh dòchas na 'm mi-thàing-
eal air falbh mar liàth-rèodha a' gheamh-
raidh, agus ruithidh e air falbh mar uisge
gu 'n bhuannachd.

## CAIB. XVII.

OIR is mòr agus do-labhairt do bhreith-
eanais: uime sin chaidh anama neo-
àraichte am mearachd.
2 Oir an uair a bha dùil aig daoinibh neo-
fhìrinneach an cinneach naomh a shàrach-
adh; air doibh a bhi air an druideadh suas
nan tighibh fein, 'nam priosanaich dòrch-
adais, air an ceangladh le geimhlibh òidhche

fhada, luidh iad (an sin) air an druidheadh
a mach o' n fhreasdal bhithbhuan.
3 Oir an uair a bha dùil aca a bhi 'nan
luidh folluichte 'nam peacannaibh uaig-
neach, bha iad air an sgapadh fo sgàile dhòrch
na dichuimhne, air doibh a bhi fo iongantas
eagallach, agus fo thrioblaid le seallann-
aibh (neonach).
4 Oir ni mò an ròbh e comusach do 'n
oisinn a ghléidh iad an cumail o eagal: ach
bha fuaimean (mar uisgeachan) a' tuiteam
sios, a' fuaim mu 'n cuairt doibh, agus
nochd sàmhlaidhean uamhasach iad fein
dhoibh le h-aghaidhibh dubhach.
5 Cha b' urrainn cumhachd idir teine
solus a thoirt doibh; ni mò an robh e com-
usach do lasraichibh dealrach nan réult
marsuinn chum an oidhche uamhasach sin
a shòillseachadh.
6 Ach nochdadh dhoibh teine air fhadadh
leis fein, ro uamhasach: oir, air doibh a
bhi fo eagal mòr, shaoil iad gu 'n robh na
nithe a chunnaic iad ni bu mhiosa na 'n
sealladh nach fhac iad idir.
7 A thaobh nithe mealltach nan dubh-
chleas, chuireadh sios iad, agus thugadh
achmhasan le masladh d' an uàill a thaobh
gliocais.
8 Oir, iadsan a gheàll uàmhasan agus
trioblaidean a chur air falbh o 'n anam
éuslainteach, bha iad fein tinn le h-eagal,
toilltinneach air gàire a dheanamh riu.
9 Oir ged nach do chuir ni uamhasach
idir eagal orra; gidheadh, air do gheilt a
bhi orra le beathaichibh a chaidh seachad,
agus le feadraich nathair,
10 Bhàsaich iad le h-eagal, ag àicheadh
gu 'm fac iad an t-adhar, nach b' urrainn
doibh air taobh sam bith a sheach-
nadh.
11 Oir tha aingidheachd, air a dìteadh le
a fìanuis fein, ro ghealtach, agus air a co-
éigneachadh leis a' choguis, tilgidhidh i an
còmhnuidh a mach nithe searbha.
12 Oir cha'n'eil ni sam bith ann an eagal
ach tréigsinn a' chuideachaidh a ta réusan
a' tairgseadh.
13 Agus tha an dòchas o 'n taobh a stigh,
air da a bhi ni 's lugha, a' meas an aineol-
ais ni 's mò n' an t-aobhar trid an tig àmh-
ghair.
14 Ach iadsan, a' codal an aoin chodail air
an oidhche sin, a bha gu 'n teagamh do-
ghìulanta, agus a thainig orra a mach a'
iochdaraibh ifrinn nach gabh seachnadh,
15 Bha iad ann an cuid fo àmhghar le
seallannaibh uamhasach, agus ann an cuid a'
fannachadh, le 'n cridheachaibh 'gan tréig-
sinn; oir thàinig grad eagal orra, ris nach
robh dùil.
16 Mar so a nis, ge b' e air bith a thuit
sios an sin, ghléidheadh gu teann e, air a
dhruideadh suas ann am priosain as éug'ais
chrànn iarainn.
17 Oir cia achd bu thuathanach e, no
buachaill, no cosnach anns a 'mhachair,
rinneadh gréim air, agus dh' fhuiling e an
éigin sin nach gabhadh seachnadh; oir bha
iad air an ceangladh air fad le aon slabh-
raidh dòrchadais.
18 Cia achd 'se bh' ann gaoth a' feudail,
no fuaim bhìnn èun am measg nan géug
farsuinge, no tuiteam taitneach uisge a'
bras-ruith,
19 No fuaim uamhasach chlach air an
tilgheadh sios, no deann-ruith, nach robh
ri léirsinn, bheathaichean luaineach, no
bùirich bhéucach fhiadh-bheathaichean ro
àllta, no mactalla a' bualadh air ais o na
beanntaibh fasail: thug na nithe sin orra
fannachadh le h-eagal.
20 Oir tha 'n saoghal uile a' lasadh le
solus soilleir, agus cha do bhacadh aon
neach 'nan saothair.
21 Os an ceann-san nan aonar sgaoileadh
òidche thròm, sàmhladh air an dòrchadas
sin anns am bi iad an déigh sin: ach fath-
ast bha iad ni bu shéirbhe orra fein na bha
an dòrchadas.

## CAIB. XVIII.

GIDHEADH bha solus ro mhòr aig do
naoimh, bha iad a' cluinntinn an
guth, gu 'n a bhi 'faicinn an cumachd, do
bhrìgh nach d' fhuiling iadsan uime sin na
nithe céudna, mheas iad sona iad.
2 Ach do bhrìgh nach d' rinn iad dochann
orra a nis, leis an d' rinneadh éucoir orra
roimhe, thug iad buidheachas dhoibh, agus
dh' iarr iad maitheanas orra, a chionn gu 'n
robh iad 'nan naimhdibh.
3 An àite sin thug thu dhoibh meall lois-
geach teine, gu bhi an dà chuid 'na ìul air
an t-slighe neo-aithnichte, agus 'na ghrìan
neo-chiontach chum an toileachadh le h-
urram.
4 Oir bha iad toilltinneach air solus a bhi
a dhìth orra, agus a bhi air an druideadh
suas ann an dòrchadas, a chùm do chuid
mhac air an dùnadh suas, trid an robh
solus neo-thruaillidh an lagha gu bhi air a
thabhairt do 'n t-saoghal.
5 Agus an uair a rùnaich iad leanabana
nan naomh a chur gu dìth, air do aon lean-
abh a bhi air a thilgeadh a mach, agus air
a thearnadh, chum an earaileachadh, thug
thusa air falbh lionmhorachd an cloinne,
agus sgrios thu gu buileach iad ann an
uisge mòr.
6 Air an òidhiche sin thugadh fios d' ar
n-aithrichibh roimh làimh, a chum air
doibh fios a bhi aca air na mionnaibh d' an
tug iad géill, gu 'm biodh iad an déigh
làimh fo dheagh mhisneach.

7 Mar so air sgàth do shluaigh fhuaradh slàinte nam fìrean, agus sgrios nan naimhdean.

8 Oir an ni sin leis an d' rinn thu peanas air ar nàimhdibh, leis an ni chéudna thug thu glòir dhuinne, a ghairm thu.

9 Oir thug clann fhirinneach nan deagh dhaoine ìobairtean suas gu h-uaigneach, agus rinn iad a dh' aoin ìnntinn lagh naomh, chum gu 'm biodh co'-roinn aig na naoimh maraon dhe 'n mhaith agus an olc chéudna, air do na h-aithrichibh a bhi a nis a' séinn òran molaidh.

10 Ach air an taobh eile rinn glaodh nan naimhdean fuaim neo-bhinn, agus thugadh a 'm follais caoidh chianail air son na cloinne air son an d' rinneadh tuireadh.

11 Rinneadh peanas air a' mhaighstir agus air an t-seirbhiseach maraon; agus mar an righ, dh' fhuiling an duine cumanta.

12 Mar so bha daoine gu 'n àireamh màrbh aig na h-uile le aon ghnè bàis; ni mò bha na daoine bèo comusach air an àdhlacadh: oir ri aoin mhionaid bha 'n sliochd a 's urramaich 'nam measg air an sgrios.

13 Oir do bhrigh nach creideadh iad ni sam bith a thaobh nan drùidheachd; ri linn sgrios a' chéud-ghin, dh' aidich iad an sluagh so a bhi 'nam macaibh do Dhia.

14 Oir an uair a bha na h-uile nithe gu socair ciùin, agus a bha an òidhche sin ann am meadhon a slighe bhrais,

15 Léum t-Fhocal Uile-chumhachdach a nuas o nèamh a mach od' chaithir rìoghail, mar gharg fhear catha ann am meadhon thìre na sgrios,

16 Agus thug e t-àithne neo-chealgach mar chlaidheamh géur, agus a' seasamh suas lion e na h-uile nithe le bàs; agus bhean e ri nèamh, ach sheas e air an talamh.

17 An sin chuireadh mòr thrioblaid orra le grad sheallannaibh air bruadairibh eagallach, agus thàinig uamhasan orra ris nach robh dùil.

18 Agus nochd aon air a thilgeadh an so, agus an sud, leth mhàrbh, aobhar a' bhàis.

19 Oir nochd na bruadairean a chuir trioblaid orra so roimh làimh, air eagal gu 'n rachadh iad a dhìth, gu 'n fhios aca car son a chuireadh fo àmhghair iad.

20 Seadh, bhean blas a' bhàis ris na fìreanaibh mar an céudna, agus rinneadh sgrios air a' mhòr-chuideachd anns an fhàsach: ach cha do mhair a' chorruich fad.

21 Oir an sin rinn an duine neo-chiontach cabhag, agus sheas e mach chum an dionadh; agus, a' toirt leis sgéith na ministreileachd shònraichte aige, eadhon ùrnuigh, agus réite na tùise, shuidhich se e fein an aghaidh na corruich, agus mar so thug e an truaigh gu crìch, a' cur an céill gu 'm bu sheirbhiseach dhuitse e.

22 Mar so thug e buaidh air an fhearmillidh, cha 'n ann le neart cuirp, no le treise àrm, ach le focal cheannsaich e an ti a rinn peanas, a' leagadh ris nam mionnan agus nan cùmhnant a rinneadh ris na h-aithrichibh.

23 Oir an uair a bha na mairbh air an leagadh sios 'nan tòrraibh air a' chéile, a' seasamh 'san eadarginn, chum e air ais a' chorruich, agus ghearr e an t-slighe do na beothaibh.

24 Oir bha 'n saoghal gu léir anns an trusgan fhada, agus ann an ceithir sreathaibh nan clach bha glòir nan aithriche air a gearradh, agus do Mhòrachd air coron a chinn.

25 Dhoibh sin ghéill am fear-millidh, agus bha eagal air rompa: oir bu leòir e gu 'n do bhlais iadsan a mhain de 'n chorruich.

## CAIB. XIX.

A THAOBH nan daoine andiadhaidh, thàinig fearg orra gu'n tròcair chum na crìche: oir bha fios aige roimh làimh ciod a dheanadh iad;

2 Ciamar, air da cead teichidh a thoirt doibh, agus an cur gu cabhagach air falbh, a dheanadh iad aithreachas, agus a leanadh siad iad.

3 Oir 'nàm doibh a bhi fathasd ri caoidh, agus a' tuireadh aig uaighibh nam màrbh, dhealbh iad ìnnleachd amaideach eile, agus chuir iad an ruag orra-san mar dhiobairich, air an do ghuidh iad teicheadh.

4 Oir tharruing an sònrachadh, air an robh iad airidh, iad chum na crìche so, agus thug e orra na nithe sin a dhichuimhneachadh a thachair a cheana, chum gu'n coimhlionadh iad an peanas a bha a dhìth air an àmhghairibh:

5 Agus gu 'n gluaiseadh do phobull-sa air slighe iongantaich; ach dh' fhéudadh iad bàs nèonach fhaotuinn.

6 Oir bha 'n créutair gu h-iomlan, 'na nàdair freagarrach fein air ath-dhealbhadh as ùr, a' toirt ùmhlachd do na h-àitheantaibh sònraichte a thugadh dhoibh, chum gu 'm biodh do chlànn air an gléidheadh gu 'n dochunn:

7 Mar eadhon, nèul a' cur sgàile air a' chàmp; agus far an do sheas uisge roimh sin, nochdadh talamh tioram; agus a mach as a' Mhuir Ruadh bha slighe gu 'n bhacadh; agus a mach as a' bhras-shruth achadh uaine;

8 Trìd an deachaidh an sluagh uile a bha air an teasairginn led' làimh fein, a' faicinn do mhiorbhuilean ro iongantach.

9 Oir chaidh iad gu saor a mach mar na

h-eich, agus léum iad mar na h-uain, a'
toirt molaidh dhuit-sa, O Thighearna, a
shaor iad.
10 Oir bha iad fathast cùimhneachail air
na nithibh a rinneadh an uair a bha iad air
chuairt ann an tìr choimhich, ciamar a thug
am fearann a mach cuileagan an àit spreidh,
agus ciamar a thilg an amhainn a mach
mòr-àireamh do na losgannaibh an àit
iasg.
11 Ach an déigh sin chunnaic iad gineal-
ach nùadh èunlaith, an uair, air doibh a
bhi air an toirt leis an ocras, dh' iarr iad lòn
taitneach.
12 Oir thàinig gearra-goirt a nios o 'n
chuan d' an ionnsuidh chum an toileachadh.
13 Agus thàinig peanais air na peacaich,
cha 'n ann a 's éugais nan comhar a bh'ann
roimh sin le neart nan tairneanach: oir dh'
fhuiling iad gu dligheach, a réir an aing-
idheachd fein, do bhrigh gu 'n do ghnàthaich
iad gìulan ni 's cruaidhe agus nis fuasaiche
a thaobh nan coigreach.
14 Oir cha do ghabh na Sodomaich riu-
san nach b' aithne dhoibh an uair a thàinig
iad: ach thug iad sin càirdean chum daorsa,
air an robh iad airidh,
15 Agus cha 'n e so a mhàin, ach gheibh-
ear féudaidh e bhith ùmhlachd éigin uathas-
an, do bhrìgh nach do bhuin iad gu càirdeil
ris na coigrich:
16 Ach shàruich iad sin iad gu ro shearbh,
ris an do ghabh iad le cùirmibh, agus bha
iad a cheana air an deanamh 'nan luchd co'-
pairt do na laghannaibh céudna maille
riu.
17 Uime sin, bha iad air am bualadh
eadhon le doille, mar iadsan a bha aig dors-
aibh an duine ionraic; an uair, air doibh a
bhi air an cuairteachadh le dòrchadas gu h-
eagallach mòr, dh' iarr gach neach slighe a
dhorsa fein.
18 Oir bha na dùilean air an atharrachadh
annta fein le gnè chomh-chòrdadh, amhuil
mar a thionndaidheas na comhara-ciùil
àinm an fhùinn air an t-saltair, agus an
déigh sin nach 'eil annta ach fuaimean; a
dh' fhéudas a bhi air am mothuchadh le
sealladh do na nithibh a rinneadh.
19 Oir bha nithe talmhaidh air an tionn-
dadh chum nithe uisgeach, agus na nithe a
shnàmhnadh a roimh sin 'san uisge, chaidh
iad a nis air an talamh.
20 Bha cumhachd aig an teine 'san uisge,
a' dichuimhneachadh éifeachd fein; agus
chaill an t-uisge cùimhne air a nàdar fein
chum bàthaidh.
21 Air an taobh eile, cha do chaith na
lasraichean feòil nan nithe truaillidh bèo,
ged a ghluais iad annta: ni mò a leagh iad
an lòn nèamhaidh a ta fuar mar eigh, a bha
do 'n ghné sin a bha buailteach air leagh-
adh.
22 Oir anns na h-uile nithibh, O Thigh-
earna, dh' àrdaich thu do phobull fein, agus
ghlòraich thu iad; ni mò an do mheas thu
gu faoin iad: ach chuidich thu lèo aig
gach àm agus anns gach àite.

---

# GLIOCAS IESUIS MHIC SHIRAIC

NO

# ECCLESIASTICUS.

*Roimh-ràdh le h-Ughdar neo-chìnnteach.*

B' e an t-Iesus so mac Shiraic, agus ogha Iesuis a bha do 'n aon àinm ris. Bha 'n duine so uime sin bèo anns na h-amannaibh deireannach, an déigh do 'n t-sluagh a bhi air an toirt air falbh ann am bràighdeanas, agus air an gàirm dhachaidh a rìs, agus ach beag an déigh nam fàidh gu léir. A nis bha a shean-athair Iesus, mar a ta e fein a' toirt fianuis, 'na dhuine aig an robh moran dìchill agus gliocais a 'm measg nan Eabh-ruidheach, a thionail cha 'n e mhàin briathra ciallach agus goirid nan daoine glice a bha ann roimh fein, ach labhair e fein mar an céudna cuid leis fein, làn do thuigse agus do ghliocas mòr. An uair uime sin a bhàsuich a' chéud Iesus, a' fagail an leabhair so ach beag criochnaichte, air do Shirac a mhac, 'fhaotuinn 'na dhéigh, dh' fhàg se e d' a mhac fein Iesus, neach, air da fhaighinn 'na làmhaibh, a chuir gu riàghailteach ri chéile e air fad 'na aon leabhar, agusthug e Gliocas mar ainm air, 'ga ainmeachadh araon air 'ainm fein, air ainm athar, agus a shean-athar fein; a' tàlaidh an tì a dh' éisdeas, le fior-ainm a' Ghlioc-ais, chum tlachd ni 's mò a bhi aige ann a bhi 'cnùasachadh an leabhair so. Gheibhear ann uime sin gnath-fhocail ghlice, earrainnean dòrcha, agus cosamhlachdan, agus sèann sgéulan

àraidh sonraichte diadhaidh air daoinibh a thoilich Dia; mar an céudna an ùrnuigh agus an lùidh aige fein; os barr, ciod iad na beannachdan a dheònaich Dia d' a phobull fein, agus ciod na plàighean a chàruich e air na nàimhdibh aca. Lean Iesus so eiseimpleir Sholaimh, agus cha robh e ni' s lugha cliuteach air son gliocais agus fòghluim, air doibh a bhi nan dithis ro fhòghluimte, agus iomraideach a réir sin.

## *An Roimh-ràdh aig Gliocas Iesuis Mhic Shiraic.*

Do brìgh gu 'n tugadh dhuinne nithe lionmhor agus mòra leis an lagh agus na fàidhibh, agus le muinntir eile a lean an céumanna, nithe air son am bheil Israeil airidh air cliu air son fòghluim agus gliocais; agus a thaobh am féum cha 'n e mhàin an luchd-léughaidh fàs èolach iad fein, ach mar an céudna iadsan leis am miann ionnsachadh comas fhaotuinn a bhi 'nam buannachd dhoibhsan a ta air an taobh a muigh, araon le labhairt agus le sgriobhadh: bha mo shean-athair Iesus, an uair a thug se e fein suas gu mòr do léughadh an lagha agus nam fàidh, agus leabhraichean eile ar n-aithriche, agus a fhuair e annta sin deagh thuigse, air a tharruing air aghaidh mar an céudna chum ni éigin a sgriobhadh a thaobh ionnsachaidh agus gliocais; leis an rùin gu 'm faigheadh iadsan a ta toileach air ionnsachadh, agus a ta air an tabhairt do na nithibh sin, am barrachd bùannachd ann a bhi teachd bèo a réir an lagha. Air an aobhar sin, guidheam oirbh sin a léughadh le deagh-ghean agus le h-aire, agus maitheanas a thoirt duinn a thaobh beagain bhriathair anns am féud sinn teachd geàrr 'nar dichioll chum am mìneachadh. Oir air do na nithibh céudna a bhi air an labhairt anns an Eabhra, agus air an eadar-theangachadh chum càinnt eile, cha 'n 'eil an t-aon neart annta: agus cha 'n iad a mhàin na nithe sin, ach tha aig an lagh fein, agus aig na fàidhibh, agus aig a' chuid eile do na leabhraichibh, atharrachadh nach beag, an uair a ta iad air an labhairt 'nan cànain fein. Oir air teachd dhomh do 'n Eiphit anns an ochdamh bliadhna déug thar an fhichead, an uair a bha Euergetes 'na rìgh, agus a' fantuinn rè uine an sin, fhuair mi leabhar anns an robh fòghlum nach bu bheag: air an aobhar sin, smuainich mi gu 'n robh e ro fhéumail gu 'n deanainn beagan dìchill agus saothaireach chum 'eadar theangachadh; a' ghnàthachadh mòrain faicill agus ìnnleachd anns an ùine sin chum an leabhar a thoirt gu crìch, agus a chur a mach dhoibh mar an céudna, a ta deònach air ionnsachadh ann an dhùthaich choimhich, air doibh a bhi roimhe sin deas ann an cleachdannaibh chum teachd bèo a réir an lagha.

---

## CAIB. I.

THIG gach gliocas o 'n Tighearna, agus tha e maille ris gu bràth.

2 Cò a 's urrainn gainneamh na fairge àireamh, agus braoin an uisge, agus làithean na siorruidheachd?

3 Cò a 's urrainn àirde nan nèamh fhaotuinn a mach, agus lèud na talmhainn, agus an cuan, agus gliocas?

4 Chaidh gliocas a chruthachadh roimh nan uile nithe, agus tuigse a' ghliocais o shiorruidheachd.

5 Tha focal an Dé a 's àirde 'na thobar gliocais; agus tha a sligheanna 'nan àitheantaibh bithbhuan.

6 Cò d' an deachaidh frèumh a' ghliocais fhòillseachadh? no da 'n aithne a comhairlean glice?

7 (Cò d' an d' rinneadh èolas a' ghliocais follaiseach? agus cò a thuig a mòrchleachd?)

8 Tha aon ann a ta glic, agus a ta 'na aobhar eagail gu mòr; an Tighearna 'na shuidh air a righ-chaithir.

9 Chruthaich se i, agus chunnaic se i, agus dh' àireamh se i, agus thaom se mach i air oibribh fein gu léir.

10 Tha i maille ris gach fèoil a réir a thiodhlaic, agus thug e dhoibhsan i aig am bheil gràdh dha.

11 Tha eagal an Tighearna 'na urram, agus 'na ghlòir, agus 'na aoibhneas, agus 'na choron gàirdeachais.

12 Ni eagal an Tighearna cridhe subhach, agus bheir e aoibhneas, agus toilinntinn, agus beatha fhada.

13 Ge b' e air am bì eagal an Tighearna, éiridh leis mu dheireadh, agus gheibh e deagh-ghean ann an là a bhàis.

14 Tha eagal an Tighearna 'na thoiseach gliocais: agus dhealbhadh e maille ris na fìreanaibh 'sa bhròinn.

15 Thog i stéidh bhithbhuan maille ri daoinibh, agus mairidh i maille ri 'n sìol.

16 Tha eagal an Tighearna 'na lànachd gliocais, agus lionaidh i daoine le a toraibh.

17 Lionaidh i an tigh aca gu léir le nithibh taitneach, agus na tighean-tasgaidh le a cinneas.

18 Tha eagal an Tighearna 'na chrùn glioc-
ais, a' toirt air sìth agus air fior shlàinte
soirbheachadh: a ta le chéile 'nan tiodhlac-
aibh Dhé; agus mèudaichidh e an gàir-
deachas aca-san aig am bheil gràdh dha.
19 Frasaidh gliocas a nuas ìnnleachd agus
eòlas na tuigse, agus àrdaichidh i gu h-
urram iadsan a ni gréim dàingean oirre.
20 'Si frèumh a ghliocais eagal an Tigh-
earna, agus is iad a géuga beatha fhada.
21 Greasaidh eagal an Tighearna peacanna
air falbh; agus far am bheil e a làthair,
tionndaidhidh e corruich air falbh.
22 Cha'n 'eil e comusach duine garg fhir-
eanachadh; oir bithidh neart a ghàirge 'na
sgrios da.
23 Fuilingidh duine foighdinneach rè
tamuill, agus an déigh sin éiridh aoibhneas
suas air.
24 Foluichidh e a bhriathra rè tamuill,
agus cuiridh bilean mhòran an céill a
ghliocas.
25 Tha cosamhlachdan an eòlais ann an
ionmhasaibh a' ghliocais: ach tha diàdh-
achd 'na gràineileachd do'n pheacach.
26 Ma tha thu ag iàrraidh gliocais, gléidh
na h-àitheanta, agus bheir an Tighearna
dhuit i.
27 Oir is gliocas agus oilean eagal an
Tighearna; agus tha creideamh agus mac-
antas nan aoibhneas da.
28 Na bi an-earbsach a' eagal an Tigh-
earna an uair a ta thu bochd; agus na tig
d' a ionnsuidh le cridhe dà-fhìllte.
29 Na bi 'nad' chealgair ann an sealladh
dhaoine, agus thoir deagh aire ciod a their
thu.
30 Na àrdaich thu fein, air eagal gu'n tuit
thu, agus gu'n toir thu eas-urram air t-
anam, agus gu'm faigh Dia a mach do
nithe uaigneach, agus gu'n tilg e sios thu
ann am meadhon a' cho'-thionail, a chionn
nach tàinig thu ann am fìrinn chum eagail
an Tighearna, ach tha do chridhe làn
ceilg.

## CAIB. II.

A MHIC, ma thig thu gu seirbhis a
dheanamh do'n Tighearna, ullaich
t-anam air son buairidh.
2 Suidhich do chridhe gu ceart, agus fan
seasmhach, agus na dean cabhag 'nàm triob-
laid.
3 Dlùth-lean ris, agus na teich air falbh,
a chum gu'm mèudaichear thu aig do
chrìch dheireannaich.
4 Gabh le toilinntinn ge b' e ni a bheirear
ort, agus bi foighdinneach an uair a chaoch-
laidhear thu gu staid iosail.
5 Oir tha 'n t-òr air a dhearbhadh 'san
teine, agus daoine taitneach ann an àmh-
uinn a' chruaidh-chais.
6 Creid ann, agus cuidichidh e leat; òr-
duich do shlighe gu ceart, agus earb as.
7 Sibhse air am bheil eagal an Tighearna,
fanaibh r' a thròcair; agus na rachaibh gu
taobh, air eagal gu 'n tuit sibh.
8 Sibhse air am bheil eagal an Tighearna,
creidibh e; agus cha tréig bhur duais.
9 Sibhse air am bheil eagal an Tighearna,
biodh dòchas agaibh ris a' mhaith, agus ri
aoibhneas siorruidh agus tròcair.
10 Seallaibh ris na linntibh o shean, agus
faicibh: an d' earb neach riamh as an Tigh-
earna, agus an do chuireadh as da? no an
d' fhan neach riamh 'na eagal, agus an do
thréigeadh e? no cò riamh air an d' rinn e
dìmeas, a ghàirm air?
11 Oir tha 'n Tighearna làn truais agus
tròcaire, fad-fhulangach, agus ro thruàc-
anta, agus a' maitheadh pheacanna, agus a'
tearnadh 'nàm àmhghair.
12 Is an-aoibhinn do na cridheachaibh
eagallach, agus do na làmhaibh a ta dìblidh,
agus do 'n pheacach a ghluaiseas air dà
shlighe!
13 Is an-aoibhinn dàsan a ta fann-chridh-
each! oir cha 'n 'eil e a' creidsinn; air an
aobhar sin cha dìonar e.
14 Is an-aoibhinn duibhse a chàill foigh-
dinn! agus ciod a ni sibh an uair a dh'
fhiosraicheas an Tighearna sibh?
15 Iadsan air am bheil eagal an Tigh-
earna, cha bhi iad eas-ùmhal d' a fhocal:
agus gléidhidh iadsan aig am bheil gràdh
dha a shligheanna.
16 Iarraidh iadsan air am bheil eagal an
Tighearna an ni sin a ta taitneach dha;
agus lìonar le a lagh iadsan aig am bheil
gradh dha.
17 Ullaichidh iadsan an cridheachan air
am bheil eagal an Tighearna, agus irios-
laichidh iad an anama 'na shealladh,
18 Ag ràdh, Tuitidh sinn ann an làmh-
aibh an Tighearna, agus cha 'n ann an
làmhaibh dhaoine; oir mar a ta a mhòr-
achd, tha a thròcair.

## CAIB. III.

O CHLANN, éisdibh rium-sa bhur n-
athair, agus deanaibh uime sin, chum
gu 'm bi sibh tearuinte.
2 Oir thug an Tighearna do 'n athair ur-
ram os ceann na cloinne, agus dhàingnich e
ùghdarras na màthar thairis air na mac-
aibh.
3 Ge b' e a bheir urram d' a athair fein, ni
e réite air son a pheacanna fein:
4 Agus tha esan a bheir urram d' a
mhàthair mar neach a ta 'tasgadh suas ion-
mhas.
5 Ge b' e a bheir urram d' a athair fein,
bìthidh toilinntinn aige 'na chlòinn fein;
agus an uair a ni e ùrnuigh, éisdear ris.

6 An ti a bheir urram d' a athair fein,
gheibh e saoghal fada; agus bìthidh an ti
a ta ùmhal do 'n Tighearna 'na chomhfhur-
tachd d' a mhàthair.
7 Bheir an ti air am bheil eagal an Tigh-
earna urram d 'a athair fein, agus ni e seir-
bhis d' a phàrantaibh, mar d' a mhaigh-
stiribh fein.
8 Tabhair urram do t-athair agus do d'
mhàthair araon a 'm focal agus an gniomh,
chum gu 'n tig beannachd ort uatha-
san.
9 Oir stéidhichidh beannachd an athar
tighean na cloinne; ach tilgidh mallachd
na màthar a mach na bunaitean.
10 Na dean uaill ann an eas-urram t-
athar fein, oir cha ghlòir sam bith dhuitse
eas-urram t-athar fein.
11 Oir tha glòir duine a' teachd o urram
athar fein; agus tha màthair ann an eas-
urram 'na masladh do 'n chloinn.
12 A mhic, cuidich le t-athair 'na aois,
agus na cuir fo bhròin e a 'm fad is bèo e.
13 Agus mu dh' fhàilnicheas a thuigse,
dean foighdinn ris; agus na dean tàir air-
san an uair a ta thusa 'nad làn neart.
14 Oir cha dichuimhnichear an cuideach-
adh a nithear le t-athair; agus an àite
pheacanna co-chuirear e chum do thogail
suas.
15 Ann an là do thrioblaid cùimhnichear
e; leaghaidh mar an céudna do pheacanna
air falbh, mar an eigh anns an aimsir thait-
nich bhlàth.
16 Tha esan a thréigeas athair fein mar
fhear-toibheim; agus tha esan a chuireas
corruich air a mhàthair air a mhallachadh
le Dia.
17 A mhic, dean do ghnothuch ann am
macantas; mar so gràdhaichear thu leis-
san de 'm bheil meas.
18 Mar is mò thu, 'sann a 's mò bu chòir
duit a bhi iriosal, agus gheibh thu deagh
ghean an làthair an Tighearna,
19 Tha mòran ann an ionad àrd, agus fo
chliù: ach tha nithe dìomhra air an leag-
adh ris do 'n mhacanta.
20 Oir tha cumhachd an Tighearna mòr,
agus tha e 'faotuinn urraim o 'n iriosal.
21 Na h-iàrr a mach na nithe a ta tuill-
eadh 's cruaidh ort, ni mò a rannsaicheas tu
na nithe a ta os ceann do neirt.
22 Ach an nì sin a dh' àithneadh dhuit,
smuainich air le h-urram; oir cha 'n 'eil e
féumail duit na nithe sin fhaicinn led' shùil-
ibh a ta ann an dìomhaireachd.
23 Na bi nèonach a thaobh neo-fhèum-
ail: oir tha tuilleadh nithe air an nochdadh
dhuit na tha daoine a' tuigsinn.
24 Oir tha mòran air am mealladh le 'm
barail fhaoin fein; agus thilg droch amh-
arus bun os ceann an tuigse.
25 As éugais nan sùl bìthidh solus a
dhìth ort: na aidich eòlas air an ni sin nach
'eil agad;
26 Bithidh e gu h-olc ma dheireadh le
cridhe rag-mhuinealach; agus an ti aig am
bheil spéis do chunnart théid e a dhìth ann.
27 Luchdaichear cridhe dàlma le h-àmh-
ghairibh; agus togaidh an duine aingidh
suas peacadh air muin peacaidh.
28 Cha 'n 'eil ath-leasachadh ann air son
peanais an uaibhrich; oir ghabh luibh na
h-aingidheachd frèumh ann.
29 Tuigidh cridhe an duine ghlice cos-
amhlachd; agus is taitneach le duine glic
cluas chùramach.
30 Mùchaidh uisge an teine lasarra; agus
ni deirce réite air son pheacanna.
31 Agus an tì a ta cuimhneachail air ath-
dhiol a dheanamh air son deagh-ghniomh-
ara, tha e cùimhneachail air an ni sin a dh'
fhéudas teachd an déigh laimh; agus an
uair a thuiteas e gheibh e taice.

## CAIB. IV.

A MHIC, na meàll an duine bochd a
thaobh a bheathachaidh, agus na toir
air na sùilibh féumach fuireach fada.
2 Na dean anam ocrach brònach: ni mò
a bhrosnaicheas tu duine 'na àmhghar.
3 Na co-chuir trioblaid ris a' chridhe a ta
air a chlaoidh: agus na cuir dàil ann an
tabhairt dhàsan a ta féumach.
4 Na dìult iarrtas an ti a ta àmhghair-
each; ni mò a thionndaidheas tu do ghnùis
o 'n duine bhochd.
5 Na tionndaidh air falbh do shùil o 'n
fhéumach; agus na toir aobhar da chum
do mhallachadh:
6 Oir ma mhallaicheas e thu ann an sear-
bhadas 'anama, éisdear ri 'ùrnuigh leis-san
a rinn e.
7 Faigh dhuit fein gràdh a cho'-thionail,
agus cròm do cheann ri duine mòr.
8 Na cuireadh e doilghios ort do chlùas a
lùbadh do 'n duine bhochd, agus thoir
freagradh chàirdeil da le macantas.
9 Teasairg an ti a ta fulang na h-éucor-
ach o làimh an fhir-sharuchaidh; agus na
bi faoin-chridheach 'nàm duit suidhe a 'm
breitheanas.
10 Bi mar athair do 'n dìlleachdan, agus
ann an àite fir-posda d' a mhàthair; mar so
bithidh tu mar Mhac an Tì a 's Airde, agus
gràdhaichidh e thu ni 's mò na ghràdh-
aicheas do mhàthair thu.
11 Ardaichidh gliocas a clann fein, agus
ni i gréim orrasan a dh' iarras i.
12 An tì a ghràdhaicheas i gràdhaichidh
e beatha; agus lionar iadsan a dh' iarras i
gu moch le h-aoibhneas.
13 Bithidh glòir mar òighreachd aig an ti
a ni gréim daingean oirre; agus beannaich-

idh an Tighearna i ge b'e àit an téid i a
steach.
14 Iadsan a ni seirbhis di frithealaidh iad
do 'n Ti Naomh; agus gràdhaichidh an
Tighearn iadsan a ghràdhaicheas ise.
15 Esan a bheir cluas di, bheir e breith
air na cinnich; agus gabhaidh esan còmh-
nuidh gu tearuinte a dh' fhrithealas di.
16 Ma bheir duine e fein suas di, sealbh-
aichidh se i; agus bithidh i aig a ghineal-
ach mar sheilbh.
17 Oir aig an toiseach gluaisidh i maille
ris air slighibh cama, agus bheir i eagal
agus geilt air, agus cuiridh i trioblaid air le
a teagasg, gus am féud i dòchas a chur 'na
anam, agus déuchainn a chur air le a lagh-
annaibh.
18 An sin pillidh i d' a ionnsuidh air an
t-slighe dhìrich, agus bheir i comhfhur-
tachd dha, agus nochdaidh i dha a nithe
dìomhra fein.
19 Ach ma théid e a 'm mearachd, tréig-
idh si e, agus bheir i thairis e d' a sgrios
fein.
20 Glac an cothrom, agus bi nad' fhaiceall
roimh 'n olc; agus na biodh nàire ort an
uair a tha 'n gnothuch rid' anam.
21 Oir tha nàire ann a bheir peacadh;
agus tha nàire ann a ta 'na glòir agus 'na
gràs.
22 Na gabh ri neach sam bith an agh-
aidh t-anama, agus na leig le ùmhlachd
duine sam bith a bhi 'na aobhar duit gu
tuiteam.
23 Na cùm o bhi labhairt an uair a ta
aobhar ann chum maith a dheanamh; agus
na foluich do ghliocas 'na maise fein.
24 Oir le còmhradh aithnichear gliocas,
agus fòghlum le focal na teanga.
25 Na labhair air chor sam bith an agh-
aidh na fìrinn; ach biodh nàir ort air son
mearachd t-aineolais fein.
26 Na biodh faiteachas ort do pheacanna
aideachadh; agus na co'-éignich slighe na
h-àibhne.
27 Na dean thu fein 'nad' iochdaran do
dhuine amaideach; ni mò a ghabhas tu ri
pearsadh nan cumhachdach.
28 Deau strìth air son na fìrinn gu bàs,
agus cogaidh an Tighearna air do shon.
29 Na bi bras 'nad theangadh, agus na bi
màll agus màirnealach 'nad' ghniomharaibh.
30 Na bi mar leòmhan 'nad' thigh fein,
no amaideach am measg do sheirbhiseach
fein.
31 Na biodh do làmh air a sìneadh a
mach a dh' fhaotuinn, agus air a dùnadh
an uair bu chòir duit ath-dhioladh a dhean-
amh.

## CAIB. V.

NA suidhich do chridhe air do chuid;
agus na abair, Tha gu leòir agam air
son ma bheatha.
2 Na lean t-inntinn agus do neart fein,
chum gluasad ann an slighibh do chridhe
fein.
3 Agus na abair, Cò a rìaghlas mi a
thaobh m' obair, oir ni an Tighearna gu 'n
teagamh dìoghaltas air son t-ùaill fein.
4 Na abair, Pheacaich mi, agus ciod an
cron a dh' éirich dhomh? oir tha 'n Tigh-
earna fad-fhulangach, agus cha leig e air
chor sam bith as thu.
5 A thaobh réite, na bi gu 'n eagal ann an
co-chur peacaidh ri peacadh:
6 Agus na abair, Tha' thròcair mòr;
ciùinichear e air son lìonmhorachd mo
pheacanna; oir uaith-san thig tròcair agus
corruich, agus luidhidh a dhìomb air peac-
achaibh.
7 Na dean moille gu pìlltinn ris an Tigh-
earna, agus na cuir dàil o là gu là: oir thig
corruich an Tighearna a mach gu grad, agus
'nad' thearuinteachd sgriosar thu, agus
théid thu a dhìth ann an là an dìoghaltais.
8 Na suidhich do chridhe air maoin air
am faotuinn gu h-éucorach: oir cha bhi
iad 'nam buannachd dhuit ann an là na
trioblaid.
9 Na dean fasgain leis gach gaoith, agus
na rach air gach slighe: oir mar sin nì am
peacach aig am bheil an teanga da-fhìllte.
10 Bi seasmhach 'nad' thuigse; agus biodh
t-fhocal an t-aon ni.
11 Bi luath a dh' éisdeachd: agus biodh
do bheatha tréibhdhireach; agus tabhair
freagradh le foighdinn.
12 Ma tha tuigse agad, freagair do choimh-
earsnach; mar 'eil, cuir do làmh air do
bhéul.
13 Tha urram agus nàir ann an còmh-
radh; agus is i teanga an duine a thuiteam.
14 Na goirear fear-cogarsaich dhiot, agus
na bi furachair led' theanga; oir tha nàire
shalach air a' ghaduiche, agus droch dhìt-
eadh air an teanga dhùbailte.
15 Na bi aineolach air ni sam bith ann an
cùis mhòir no bheaga.

## CAIB. VI.

ANN an àite caraide, na fàs 'nad' nàmh-
aid; oir (le sin) sealbhaichidh tu
droch àinm, nàire, agus masladh: mar so
bithidh am peacach aig am bheil an teanga
dhùbailte.
2 Na àrdaich thu fein ann an comhairle
do chridhe fein; chum nach bi t-anam air
a réubadh as a' chéile mar tharbh (air
seachran leis fein).
3 Ithidh tu suas do dhuilleach, agus caill-

idh tu do thoradh, agus fàgaidh tu thu fein
mar chraoibh chriona.
4 Millidh droch anam an tì aig am bheil
e, agus ni se e 'na chulaidh-mhagaidh d' a
nàimhdibh.
5 Cuiridh càinnt thlà càirdean ann an
lionmhorachd, agus mèudaichidh teanga
mhilis fàiltean càirdeil.
6 Bi ann an sìth ri mòran: gidheadh na
biodh agad ach aon chòmhairliche ann am
mìle.
7 Mas miann leat caraid fhaotuinn, dearbh
e an toiseach, agus na bi bras a thoirt
creideis da.
8 Oir bithidh fear éigin 'na charaid air a
sgàth fein, agus cha bhi e seasmhach ann
an là do thrioblaid-sa.
9 Agus tha caraid ann, air da a bhi air a
thionndadh gu nàimhdeas agus buaireas, a
gheibh do mhasladh a mach.
10 A rìs, tha caraid eigin 'na chòmpanach
aig a' bhòrd, agus cha'n fhan e ann an là
do thrioblaid-sa:
11 Ach 'nad' shoirbheas bithidh e mar thu
fein, agus bithidh e dàn thar do sheirbh-
isich.
12 Ma leagar sios thu, bìthidh e 'nad' agh-
aidh, agus foluichidh se e fein od' ghnùis.
13 Dealaich thu fein rid' nàimhdibh, agus
thoir an aire dod' chàirdibh.
14 Tha fior charaid 'na dhìonadh làidir;
agus an tì a fhuair a leithid sin, fhuair e
ionmhas.
15 Cha 'n 'eil ni co cudthromach ri caraid
dìleas, agus tha 'òirdheirceas uile-luàch-
mhor.
16 Is iocshlaint na beatha caraid dìleas;
agus gheibh iadsan e air am bheil eagal an
Tighearna.
17 Stiùiridh an tì air am bheil eagal an
Tighearna a chàirdeas gu ceart; oir mar a
ta esan, mar sin bithidh a choimhearsnach
mar an céudna.
18 A mhic, faigh èolas o t-òige suas; mar
so gheibh thu gliocas dod' shean aois.
19 Thig d' a h-ionnsuidh mar aon a ta ri
h-aradh agus ri siòl-chur, agus a' fantuinn
ri a deagh thoraibh; oir cha dean thu strìth
mhòir ann an saoithreachadh mu 'n cuairt
di, ach ithidh tu d' a toradh an ath-ghoirid.
20 Tha i ro mhi-thaitneach do 'n tì neo-
fhòghluimte: cha'n fhan esan a ta gu 'n
tuigse maille rithe.
21 Luidhidh i air mar chloich mhòir na
déuchainn; agus tilgidh e uaith i ann an
ùine nach bi fada.
22 Oir tha gliocas a réir h-ainme fein,
agus cha 'n 'eil i follaiseach do mhòrain.
23 Thoir cluas, a mhic, gabh mo chomh-
airle, agus na diùlt mo sheòladh,
24 Agus cuir do chosa 'na geimhlibh, agus
do mhuineal 'na cuibhreach.
25 Cròm sios do ghualainn, agus giulan i,
agus na bi fo dhoilghios air son a daorsa.
26 Thig d' a h-ionnsuidh le t-uile chridhe,
agus gléidh a slighean le t-uile chomas.
27 Rannsaich agus iarr, agus nithear aith-
nichte dhuit i; agus an uair a gheibh thu
gréim oirre, na leag as i.
28 Oir mu dheireadh gheibh thu a fois,
agus tionndaidhear sin chum aoibhneis
dhuit.
29 An sin bìthidh a cùibhrichean 'nan
dìonadh làidir' dhuit, agus a slàbhraidhean
nan trusgan glòire.
30 Oir tha grinneas òir uimpe, agus is
gréus phurpuir a banna.
31 Cuiridh tu umad i mar thrusgan urr-
aim, agus cuiridh tu mu 'n cuairt duit i mar
choron aoibhneis.
32 A mhic, ma 's miann leat, teagaisgear
thu; agus ma chleachdas tu t-ìnntinn fein,
bìthidh tu glic.
33 Ma thogras tu éisdeachd, gheibh thu
tuigse; agus ma chromas tu do chluas,
bìthidh tu glic.
34 Seas ann am mòr-chuideachd nan
seanair, agus dlùth-lean ris-san a ta
glic.
35 Bi deònach air gach còmhradh diadh-
aidh a chluinntinn; agus na rachadh cos-
amhlachda na tuigse seachad ort.
36 Agus ma chìth thu duine na tuigse,
faigh d' a ionnsuidh air uairibh, agus caith-
eadh do chos céuman a dhoruìs.
37 Biodh t-ìnntinn air òrduighibh an Tigh-
earna, agus beachd-smuainich do ghnàth
air aitheantaibh-san; dàingnichidh esan do
chridhe, agus bheir e gliocas duit air t-iarr-
tas fein.

## CAIB. VII.

NA dean olc sam bith, uime sin cha tig
cron 'nad' char.
2 Teich air falbh o'n neo-fhirean, agus
tionndaidhidh aingidheachd air falbh uait.
3 A mhic, na siol-chuir air claisibh na
neo-fhìreantachd, agus cha bhuain thu iad
seachd-fìllte.
4 Na h-iarr uachdaranachd on Tighearna,
ni mò o'n righ caithir an urraim.
5 Na fìreanaich thu fein am fianuis an
Tighearna; agus na dean uaill a' do ghliocas
an làthair an rìgh.
6 Na h-iarr a bhi 'nad' bhreitheamh, air
duit a bhi éu-comasach aingidheachd a
thoirt air falbh; gu 'n fhios uair air bith
gu 'm bi eagal pearsaidh a' chumhachdaich
ort, agus gu 'n cuir thu ceap-tuislidh ann
an slighe t-iònracais fein.
7 Na dean òilbheum an aghaidh mòr-
chuideachd a' bhaile, agus an sin cha tilg
thu thu fein sios am measg an t-sluaigh.
8 Na ceangal aon pheacadh air peacadh

eile; oir ann an aon cha 'n fhàgar gu 'n
pheanas thu.
9 Na abair, Seallaidh Dia air lìonmhor-
achd m' ìobairtean: agus an uair a dh' ìob-
aireas mi do 'n Dia a 's àirde, gabhaidh e
ris.
10 Na bi gealtach an uair a ni thu ùr-
nuigh, agus na dearmad déirce a thabh-
airt.
11 Na dean fochaid air duine san bith
ann an searbhadas 'anama; oir tha aon ann
a dh' ìslicheas agus a dh' àrdaicheas.
12 Na dealbh bréug an aghaidh do bhrà-
thar; ni mò a ni thu a leithid sin rid' char-
aid.
13 Na gnàthaich gnè bhréige sam bith;
oir cha 'n 'eil an cleachd sin gu maith.
14 Na gnàthaich mòran bhriathar ann
am mòr-chuideachd nan seanair; agus na
cleachd faoin-chòmhradh 'nàm duit a bhi 'g
ùrnuigh.
15 Na fuàthaich obair ghoirt, no tuàth-
anachas a dh' òrdaich an Ti a 's àirde.
16 Na cuir thu fein ann an àireamh mhòir-
chuideachd nam peacach, ach cùimhnich
nach dean corruich moille mhòir.
17 Irioslaich t-anam gu mòr; oir is teine
agus cnuimheagan dìoghaltas nan ain-
diadhaidh.
18 Na atharraich caraid air chor sam bith
air son ni maith idir, no brathair dìleas air
son òir Ophir.
19 Na tréig boirionnach glic agus maith;
oir tha a gràs os ceànn an òir.
20 An uair a ta do sheirbhiseach ag oib-
reachadh gu fìrinneach, na dean olc air, no
am fear-tuarasdail a ta 'ga thoirt fein suas
gu h-iomlàn air do sgàth-sa.
21 Biodh gràdh aig t-anam do dheagh
sheirbhiseach, agus na meàll a shaorsa
uaith.
22 Am bheil spréidh agad? biodh sùil
agad orra; agus ma tha iad chum buann-
achd, gléidh iad maille riut.
23 Am bheil clànn agad? teagaisg iad,
agus lùb am muineal sios o 'n òige.
24 Am bheil nigheana agad? gabh cùram
d' an corp, agus na nochd thu fein aoibh-
neach d' an taobh.
25 Faigh do nighean air a pòsadh, agus
mar so bithidh cùis chudthromach air a
deanamh leat: ach thoir seachad i do
dhuine aig am bheil tuigse.
26 Am bheil bean agad a réir t-ìnntinn?
na tréig i: ach na toir thu fein thairis do
bhoirionnach éutroim.
27 Thoir urram do t-athair le t-uile
chridhe, agus na dichuimhnich àmhghairean
do mhàthar.
28 Cùimhnich gu 'n do ghineadh thu lèo-
san: agus ciamar a dh' ath-dhìolas tu dhoibh
na nithe a rinn iad air do shon?
29 Le t-uile chridhe biodh eagal an Tigh-
earna ort, agus thoir urram d 'a shagar-
taibh.
30 Gràdhaich esan a rinn thu le t-uile
neart, agus na tréig a sheirbhisich.
31 Biodh eagal an Tighearna ort, agus
thoir urram d' a shagart; agus thoir da a
chuibhrionn, mar a dh' àithneadh dhuit:
na céud-thoraidh, agus an ìobairt-éusaon-
tais, agus tiodhlac nan guaillean, agus iob-
airt na naomhachd, agus céud-thoraidh nan
nithe naomha.
32 Agus sìn do làmh do 'n bhochd, chum
gu 'm bi do bheannachd iomlan.
33 Tha gràs aig tiodhlac ann an sealladh
gach duine bèo; oir cha chùm na màirbh
air ais e.
34 Na dìobair a bhi maille riusan a ta
'gul, agus dean caoidh maille riusan a ta ri
caoidh.
35 Na bi màll a dh' fhiosrachadh nan
tìnn; oir le sin gràdhaichear thu.
36 Ge b' e nì a ghabhas tu os làimh,
cùimhnich a' chrioch, agus cha dean thu
mearachd gu bràth.

## CAIB. VIII.

NA dean strìth ri duine cumhachdach,
air eagal gu 'n tuit thu 'na làmh-
aibh.
2 Na bi ann an àimhreite ri duine saibhir,
air eagal gu 'm bi e tuilleadh 's tròm air do
shon: oir mhìll an t-òr moran, agus thruaill
e cridheachan nan rìgh.
3 Na dean strìth ri duine aig am bheil
moran teanga, agus na càruich fiodh air a
theine.
4 Na dean sùgradh ri duine bòrb, air
eagal gu 'm maslaichear do shìnnsear.
5 Na dean tàir air duine a philleas o 'n
pheacadh; ach cùimhnich gu 'm bheil sinn
uile toilltinneach air peanas.
6 Na toir eas-urram do dhuine 'na shean
aois; oir fàsaidh eadhon cuid againn fein
sean.
7 Na dean gàirdeachas ri bàs do nàmhaid
a 's mò, ach cuimhnich gu 'm bàsaich sinn
uile.
8 Na dean tàir air còmhradh nan daoine
glice, ach faigh eòlas air an gnàth-fhoc-
laibh; oir uatha-san fòghluimidh tu teag-
asg, agus ciamar a riaraicheas tu daoine
mòra gu furas.
9 Na càill còmhradh nan seanair; oir
fhuair iadsan mar an céudna eòlas o 'n
aithrichibh fein, agus uatha-san fòghluim-
idh tu tuigse, agus freagradh a thoirt mar
a chithear féum.
10 Na fadadh éibhlean a' pheacaich, air
eagal gu 'n loisgear thu le lasair a theine.
11 Na éirich suas (a 'm féirg) a 'm fian-
uis neach éucoraich, air eagal gu 'n dean e

feàll-fholuch 'gad' ribeadh 'nad' bhriathraibh.

12 Na toir ann an iasad dhàsan a ta ni 's cumhachdaich' na thu fein; oir ma bheir thu dhàsan ann an iasad, amhairc air mar ni càillte.

13 Na téid an urras os ceann do chumhachd; oir ma théid thu an urras, bi cinnteach gu 'n diòl thu.

14 Na téid chum an lagha le breitheamh; oir bheir iad breith air a thaobh-san a réir urraim fein.

15 Na gabh an t-slighe maille ri duine dàna, air eagal gu 'm fàs e trioblaideach dhuit; oir nì e a réir a thoil fein, agus théid thu a dhìth leis trid 'amaideachd.

16 Na dean strìth ri duine feargach, agus na rach maille ris gu ionad aonaranach; oir tha fuil mar neoni 'na shùilibh; agus far nach 'eil cuideachadh cuiridh e as duit.

17 Na gabh comhairle o amadan: oir cha 'n urrainn e comhairle a ghleidheadh.

18 Na dean ni dìomhair am fianuis coigrich; oir cha 'n aithne dhuit ciod a ni e.

19 Na fosgail do chridhe do na h-uile neach; air eagal gu 'n diol e thu le car cealgach.

## CAIB. IX.

NA bi fo éud ri mnaoi t-uchda fein, agus na teagaisg dhi droch nì 'nad aghaidh fein.

2 Na toir t-anam do mhnaoi, chum gu 'n cuir i a cas air do chuid.

3 Na còmhlaich ri striopaich, air eagal gu 'n tuit thu 'na liontaibh.

4 Na cùm mòr chomuinn ri mnaoi a ta na ban-oranaich, air eagal gu 'n glacar thu na h-innleachdaibh.

5 Na seàll air maighdinn, air eagal gu 'n tuit thu leis na nithibh sin a ta luachmhor innte.

6 Na toir t-anam do striopachaibh, air eagal gu 'n càill thu t-òighreachd fein.

7 Na seàll mu 'n cuairt duit air sràidibh a' bhaile, ni mò a théid thu air chuairt 'na ionadaibh aonaranach.

8 Tilg do shùil air falbh o bhoirionnach maiseach, agus na seall air maise neach eile; oir chaidh mòran a mhealladh le maise boirionnaich; oir le so tha gràdh air fhadadh mar theine.

9 Na dean suidh idir maille ri mnaoi fir eile, agus na suidh sios leatha 'nad' ghàirdeanaibh, agus na cosd t-airgiod maille rithe aig an fhìona; air eagal gu 'n aom do chridhe d' a h-ionnsuidh, agus mar so gu 'n tuit thu trid do mhiann chum sgrios.

10 Na tréig seann charaid; oir cha 'n 'eil an caraid nuadh gu bhi air a shàmhlachadh ris: tha caraid nuadh mar fhion nuadh; an uair a bhios e aosda òlaidh tu le tlachd e.

11 Na biodh farmad ort ri glòir peacaich: oir cha 'n aithne dhuit ciod is crìoch da.

12 Na biodh toilinntinn agad anns an ni sin d' am bheil tlachd aig na daoinibh midhiadhaidh; ach cùimhnich nach téid iad do 'n uaigh gu 'n pheanas.

13 Cùm fad as o 'n duine aig am bheil cumhachd cur gu bàs; mar so cha bhi teagamh agad mu eagal a' bhàis: agus ma thig thu d' a ionnsuidh, na faigh cron sam bith, air eagal gu 'n toir e air bàll do bheatha air falbh; cuimhnich gu 'm bheil thu a' gluasad am measg ribeachan, agus gu 'm bheil thu 'gluasad air barr-bhallaibh a' bhaile.

14 A' mhéud 'sa ta 'nad' chomas, thoir tuairmeis air do choimhearsnach, agus cùm comhairle ri daoinibh glice.

15 Biodh do chòmhradh maille ris na daoinibh glice, agus do cho'-labhairt gu léir ann an lagh an Tì a 's Àirde.

16 Itheadh agus òladh daoine tréibhdhireach maille riut; agus biodh do ghlòir ann an eagal an Tighearna.

17 Bithidh an obair air a h-earbadh ri làimh an fhir-ceairde; agus molar riaghlair glice an t-sluaigh air son a chòmhraidh.

18 Tha fear na droch teanga cunnartach 'na bhaile fein; agus bheirear fuath dhàsan a ta bras 'na labhairt.

## CAIB. X.

TEAGAISGIDH breitheamh glic a shlùagh fein; agus tha uachdaranachd duine tuigseach air a socrachadh gu ceart.

2 Mar a ta breitheamh an t-sluaigh e fein, mar sin tha na h-oifigich aige; agus ge b' e ciod e riaghlair a' bhaile, mar sin tha iadsan a ta chòmhnuidh ann.

3 Millidh righ amaideach a shlùagh fein; ach trid gliocais na muinntir aig am bheil ùghdarras àitichear am baile.

4 Tha cumhachd na talmhainn ann an làimh an Tighearna, agus ann an àm iomchuidh cuiridh e os a chèann aon a ta chum buannachd.

5 Tha soirbheas an duine ann an làimh an Tighearna; agus air pearsadh an sgriobhaiche leagaidh e urram fein.

6 Na biodh fuath agad dod' choimhearsnach air son gach lochd; agus na dean ni sam bith le cleachdannaibh millteach.

7 Tha uabhar gràineil an lathair Dhé agus dhuine; agus leò-san le chéile ni neach aingidheachd.

8 A thaobh ghnothuichean éucorach, lochdan, agus sàibhreis air fhaotuinn le ceilg, tha 'n rioghachd air a toirt o aon sluagh gu sluagh eile.

9 Ca 'rson a ta duslach agus luaithre

uaibhreach? Cha 'n 'eil nì ann ni 's miosa
na duine sanntach: oir tha a leithid sin do
dhuine a' reiceadh anama fein; do bhrìgh,
am feadh a ta e bèo, tha e a' tilgeadh innigh
fein air falbh.
10 Tha 'n léigh a' gearradh as na h-éus-
laint fhadalaich; agus esan a ta an diugh
'na rìgh bàsaichidh e am màireach.
11 Oir an uair a gheibh duine bàs, sealbh-
aichidh e nithe snàigeach, béistean, agus
cnuimheagan.
12 Is e toiseach uabhair an uair a theich-
eas duine o Dhia, agus an uair a ta a chridhe
air a thionndadh air falbh o Chrùithear fein.
13 Oir is toiseach peacaidh uabhar, agus
taomaidh esan aig am bheil e, a mach grain-
eileachd; agus air an aobhar sin thug an
Tighearna trùaighean coimheach orra, agus
thilg e bun os ceann iad gu h-iomlan.
14 Thilg an Tighearna sios rìgh-chaith-
richean phrionnsan uaibhreach, agus chuir
e suas na daoine macanta 'nan àite.
15 Spìon an Tighearna suas frèumha nan
cinneach uaibhreach, agus shuidhich e na
daoine iriosal nan àite.
16 Thilg an Tighearna sios dùchanna nan
cinneach, agus mhìll se iad gu ruig bunaite
na talmhainn.
17 Thug e cuid dhiùbh air falbh, agus
mhìll se iad, agus thug e an cùimhneachan
air falbh o 'n talamh.
18 Cha d' rinneadh uabhar air son dhaoine,
no dìan-chorruich air an son-san a rugadh
le mnaoi.
19 Is sìol cìnnteach iadsan air am bheil
eagal an Tighearna, agus is luibh urramach
iadsan aig am bheil gràdh dha; is siol eas-
urramach iadsan aig nach 'eil sùim do 'n lagh;
is siol meallltach iadsan a ta 'briseadh nan
àitheantan.
20 Tha esan urramach a ta 'na phrìomh-
fhear a 'm measg bhràithre; agus mar sin
tha iadsan air am bheil eagal an Tighearna
'na shùilibh.
21 Tha eagal an Tighearna a' dol air thois-
each air ùghdarras fhaotuinn: ach caillear
e le gairge agus uabhar.
22 Cia achd tha e saibhir, uasal, no iosal,
'se eagal an Tighearna an glòir.
23 Cha 'n 'eil e ccart tàir a dheanamh air
an duine bhochd aig am bheil tuigse; ni
mò tha e iomchuidh duine peacach a mhèud-
achadh.
24 Bheirear urram do dhaoinibh mora, do
na breitheamhnaibh, agus do na h-àrd-
chumhachdaibh; gidheadh cha 'n 'eil aon
aca ni 's mò n' an tì air am bheil eagal an
Tighearna.
25 Ni iadsan a ta saor seirbhis don t-
seirbhiseach a ta glice; agus esan aig am
bheil èolas cha talaich e an uair a bhios e
air ath-leasachadh.
26 Na bi tuilleadh 's glic ann an deanamh
do ghnothuich fein; agus na dean uaill ann
an àm do thrioblaid.
27 Is feàrr esan a ta ri saothair, agus aig
am bheil pailteas do na h-uile nithe, na
esan a ta 'deanamh uaill as fein, agus aran
a dhìth air.
28 A mhic, thoir glòir do t-anam ann am
macantas, agus thoir urram da a réir ìnbhe
fein.
29 Cò a dh' fhìreanaicheas an ti a pheac-
aicheas an aghaidh anama fein? agus cò a
bheir urram dàsan a ta toirt eas-urraim d'a
bheatha fein?
30 Tha urram air a thoirt do 'n duine
bhochd air son ìnnleachd fein, agus do 'n
duine bheartach air son a shaoibhreis.
31 Esan a gheibh urram ann am bochd-
uinn, nach mòr ni 's mò a gheibh e ann am
beartas? agus esan a ta eas-urramach ann
am beartas, nach mòr ni 's mò na sin ann
am bochduinn?

## CAIB. XI.

TOGAIDH gliocas suas ceann an ti a ta
ann an staid iosail, agus bheir i air
suidh am measg dhaoine mòra.
2 Na mol duine air son a mhaise; ni mò
a bheir thu fuath do dhuine air son a chos-
lais o 'n taobh a mach.
3 Is beag an seillean 'nam measg-san a ta
'g itealaich; ach théid a thoradh air thois-
each ann an nithibh milis.
4 Na dean uaill a' t-éudach agus sgeud-
achadh, agus na àrdaich thu fein ann an là
an urraim: oir tha oibre an Tighearna
miorbhuileach, agus tha 'oibre a 'm measg
dhaoine folluichte.
5 Is iomadh rìgh a shuidh sios air an làr;
agus chaith neach an crùn air nach do
smuainicheadh riamh.
6 Is iomadh duine cumhachdach a mhas-
laicheadh gu mòr; agus duine urramach a
thugadh suas do làmhaibh dhaoine eile.
7 Na cronaich mu 'n do rànnsaich thu an
fhìrinn: tuig an toiseach, agus an sin cron-
aich.
8 Na freagair mu 'n cuàl thu a' chùis: ni
mò a chuireas tu stad air daoinibh ann am
meadhon an còmhraidh.
9 Na dean strìth ann an cùis nach buin
duit; agus na suidh ann am breitheanas le
peacaich.
10 A mhic, na gabh gnothuch ri mòran
chùisean: oir ma ghabhas tu mòran gnoth-
uich, cha bhi thu neo-choireach; agus ma
dhlùth-leanas tu, cha 'n fhaigh thu, ni mò
a gheibh thu as le teicheadh.
11 Tha aon ann a ta ri saothair, a ta gabh-
ail cùraim, agus a ta 'deanamh cabhaig,
agus a ta cheart uiread sin air deireadh.
12 A rìs, tha aon eile ann a ta màll, agus

féum aig air còmhnadh, a 's éugais comais,
agus làn bochdainn; gidheadh sheall sùil
an Tighearna air chum maith, agus chuir e
suas e o staid iosail fein,
13 Agus thog e suas a cheann o thruaigh;
air chor is gu 'n robh iongantas air mòran
a chunnaic e.
14 Thig soirbheas agus doirbheas, beatha
agus bàs, bochdainn agus beartas o 'n Tigh-
earna.
15 Is ann o 'n Tighearn a thig gliocas,
èolas, agus tuigse an lagha: agus is ann
uaith-san tha gràdh, agus slighe nithe maithe.
16 Bha toiseach maraon aig mearachd
agus dòrchadas maille ri peacaich; agus
fàsaidh aingidheachd aosda maille riu-san
aig am bheil glòir innte.
17 Fanaidh tiodhlac an Tighearna maille
ris na daoinibh diadhaidh, agus bheir a
chaoimhneas soirbheas a chaoidh.
18 Tha e ann a dh' fhàsas beartach le
cùram agus teannachadh, agus is e so
cùibhrionn a dhuaise:
19 Do brìgh gu 'n abair e, Fhuair mi fois,
agus ithidh mi a nis do ghnàth dhem'
mhàoin; agus an déigh sin cha 'n 'eil fios
aige ciod an ùine a gheibh e, agus gu 'm
féum e na nithe sin fhàgail do mhuinntir
eile, agus am bàs fhaotuinn.
20 Bi seasmhach 'nad' cho'-cheangal, agus
bi fiosrach uime, agus fàs aosda 'nad' obair.
21 Na gabh iongantas ri oibribh pheac-
ach, ach earb as an Tighearna, agus bi
seasmhach 'nad' shaothair: oir tha e' na ni
furasd ann an sealladh an Tighearna duine
bochd a dheanamh gu h-ealamh beartach.
22 Tha beannachd an Tighearna ann
an duais nan daoine diadhaidh, agus bheir
e air a bheannachd fein soirbheachadh gu
grad.
23 Na abair, Ciod a' bhuannachd a ta 'nam
sheirbhis? agus ciod na nithe maithe a bhios
agam an déigh laimh?
24 A rìs, na abair, Tha ni 's leoir agam,
agus tha mi 'sealbhachadh mòrain nithe,
agus ciod an t-olc is urrainn teachd orm an
déigh so?
25 Ann an là an t-soirbheis tha di-
chùimhne air àmhghar; agus ann an là na
h-àmhghair cha 'n 'eil cùimhne ni 's faide air
sòirbheas.
26 Oir tha e 'na nì furasd do 'n Tigh-
earna, ann an là a' bhàis, duais a thoirt do
dhuine a réir a shligheanna.
27 Bheir àmhghar aoin ùaire air duine a
thoilinntinn a dhichuimhneachadh; agus
aig a dheireadh bìthidh a ghniomhara air
am faotuinn a mach.
28 Na toir barail neach sam bith a bhi
beannaichte roimh 'n bhàs; oir aithnichear
duine 'na shliochd.
29 Na toir gach duine chum do thighe;
oir aig an duine mheallltach tha iomadh
cùrsa.
30 Ceart cosmhuil ri cearc-choille air a
glacadh (agus air a gleidheadh) ann an
gainntir, mar sin tha cridhe nan naibhreach;
agus, mar fhear-brathaidh, ni e faire air
son do thuiteim.
31 Oir théid e a'm feàll-fholuchadh, agus
tionndaidhidh e maith gu h-olc, agus ann
an nithibh airidh air cliù cuiridh e a chiont
ort-sa.
32 Tha tòrr guail air 'fhadadh le srad
teine, agus tha duine peacach a 'm fèall-
fholuchadh air son fola.
33 Bi air t-fhaiceall roimh dhuine droch-
bheirteach, oir tha e'g oibreachadh aingidh-
eachd; air eagal gu 'n toir e smal bithbhuan
ort.
34 Gabh coigreach a steach 'nad' thigh,
agus cuiridh e trioblaid ort, agus tionn-
daidhidh e a mach thu od' chuid fein.

## CAIB. XII.

AN uair is mìann leat maith a dhean-
amh, fiosraich cò d' an dean thu e;
mar so gheibh thu tàing air son do bheann-
achd.
2 Dean maith do 'n duine dhiadhaidh,
agus gheibh thu duais; agus mar faigh
uaithsan, gheibh thu e o 'n Ti a 's Airde.
3 Cha tig maith d' a ionnsuidh-san a ta an
còmhnuidh a' cleachdadh an uilc, no dhàsan
nach toir déirce.
4 Tabhair do 'n duine dhiadhaidh, agus
na cuidich leis a' pheacach.
5 Dean gu maith ris-san a ta iriosal, ach
na tabhair do 'n duine mhi-dhiadhaidh;
cùm t-aran air ais, agus na toir dha e, air
eagal le sin gu 'm faigh e a' chuid a 's feàrr
diot: oir (air an laimh eile) gheibh thu a
dhà uiread uilc air son gach maith a dh'
fheudadh tu 'dheanamh dha.
6 Oir tha fuath aig an Ti a 's Airde do
pheacaich, agus ath-dhiolaidh e dioghaltas
do na daoinibh mi-dhiadhaidh, agus gléidh-
idh se iad fa chomhair là chumhachdaich a'
bhreitheanais.
7 Tabhair do 'n duine mhaith, agus na
cuidhich leis a' pheacach.
8 Cha 'n fhainichear caraid ann an soirbh-
eas, agus cha 'n fholuichear nàmhaid ann
an doirbheas.
9 Bithidh nàimhdean air an claoidh le
soirbheas duine: ach na dhoirbheas teich-
idh eadhon an caraid.
10 Na h-earb gu bràth a' do nàmhaid;
oir amhuil mar a mheirgeas iarunn, mar
sin tha aingidheachd-san.
11 Ged a dh' ùmhlaicheas se e fein, agus
a chrùbas e, gidheadh thoir an deagh aire,
agus bi air t-fhaiceall roimhe, agus bithidh
tusa dhàsan mar gu 'm biodh sgathain air a

suathadh, agus fainichidh tu nach do sguab-
adh a' mheirg aige air falbh gu buileach.
12 Na suidhidh e rid' thaobh, air eagal, an
uair a thilgeas e sios thu, gu 'n seas e suas
'nad' àite; ni mò a leigeas tu leis suidh aig
do làimh dhéise, air eagal gu 'n iarr e do
chaithir a ghabhail, agus gu 'n cùimhnich
thu mo bhriathra-sa mu dheireadh, agus
gu 'm bi thu air do bhioradh lèo.
13 Cò a ghabhas truas ri geasadair a ta
air a théumadh le nathair, no riùsan a thig
am fagus do bheathaichibh fìadhaiche?
14 Mar sin cò a ghabhas truas ris-san a
théid dh' ionnsuidh peacaich, agus a ta air
a thrùailleadh leis 'na pheacannaibh?
15 Rè tamuill fanaidh e maille riut, ach ma
thòisicheas tu ri tuiteam, cha dean e moille.
16 Làbhraidh nàmhaid gu milis le 'bhil-
ibh, ach 'na chridhe tha e 'smuaineachadh
ciamar a thilgeas e thu 'san t-slochd: guil-
idh e le 'shùilibh, ach ma gheibh e cothrom,
cha bhi e rìaraichte le fuil.
17 Ma thig doirbheas'nad'aghaidh, gheibh
thu e air an toiseach; agus ged a leigeas e
air do chuideachadh, gidheadh tollaidh e
foghad.
18 Crathaidh e a cheann, agus bualidh e
a làmhan, agus bithidh e ri mòran cogar-
saich, agus atharraichidh e a ghnùise.

## CAIB. XIII.

ESAN a bheanas ri pice truaillear leis e;
agus esan aig am bheil comunn ri
duine uaibhreach, bithidh e cosmhuil ris.
2 Na cuir uallach ort fein os ceann do
chumhachd am feadh is bèo thu; agus na
biodh comunn agad ri duine a ta ni 's
cumhachdaich' agus ni 's saoibhre na thu
fein: oir ciamar a chòrdas an coire agus an
soitheach creadha cuideachd? oir ma bhuail-
ear an t-aon an aghaidh an aoin eile, bris-
ear e.
3 Rinn an duine beartach gu mearachd-
ach, agus dh' aindeoin sin gidheadh tha e
a' bagradh: nithear éucoir air an duine
bhochd, agus féumaidh e mar an céudna a
bhi 'guidheadh.
4 Ma bhios tu chum buannachd dha, ni e
féum diot; ach mar 'eil a' bheag agad, tréig-
idh e thu.
5 Ma tha a' bheag agad, bithidh e bèo
maille riut; seadh, rùisgidh e thu, agus cha
bhi bròn air air a shon.
6 Ma tha féum aige ort, meallaidh e thu,
agus bithidh fèith-ghàire air riut, agus
cuiridh e fo dhòchas thu, làbhraidh e gu
suairce riut, agus their e, Ciod tha'dhìth ort?
7 Agus cuiridh e nàir ort le a bhiàdhaibh,
gus an dean e falamh thu dhà na tri uairean,
agus ma dheireadh ni e gàire fanoid riut;
an déigh sin, an uair a chìth e thu tréigidh
e thu agus crathaidh e a cheann riut.
8 Gabh an aire nach meallar thu, agus
nach leagar sios thu 'nad' shubhachas.
9 Ma bheir duine cumhachdach cuireadh
dhuit, fan air falbh, agus an sin bheir e am
barrachd cuiridh dhuit.
10 Na bi thusa a' tarruing dlùth air, air
eagal gu 'n cuir e air ais thu; na seas fad
as, air eagal gu 'n dichùimhnichear thu.
11 Na gabh ort a bhi co-ionnann ris ann
an còmhradh, agus na creid a lionmhorachd
fhocal; oir le mòran comuinn buairidh e
thu, agus a' féith-ghàire riut, gheibh e mach
do nithe dìomhra:
12 Ach gu h-ain-iochdmhoir taisgidh e
suas do bhriathra, agus cha chaomhain e
dochann a dheanamh ort, agus do thilgeadh
a 'm priosain.
13 Faic, agus gabh deagh aire, oir tha thu a'
gluasad a 'n cunnart a bhi air do chur sios;
an uair a chluinneas tu na nithe sin, dùisg
a' do chodal.
14 Gràdhaich an Tighearna rè do bheatha,
agus gàirm air air son do shlàinte.
15 Tha gràdh aig gach ainmhidh d' a
ghnè fein, agus tha gràdh aig gach duine
d' a choimhearsnach fein.
16 Tha gach fèoil a' co'-chòrdadh a réir a
gnè, agus dlùth-leanaidh duine ri leithid
fein.
17 Ciod an co-chomunn a ta aig a mhad-
adh-allaidh ris an uan? mar sin am peac-
ach ris an fhìrean.
18 Ciod an còrdadh a ta eadar an hiena
agus an cù? agus ciod an sìth a ta eadar
am beartach agus am bochd?
19 Ceart mar a ta an asail fhiadhaich 'na
creich do 'n leòmhan 'san fhàsach; mar sin
ithidh am beartach suas am bochd.
20 Mar a ta fuath aig na h-uaibhrich do
dh' irioslachd; mar sin tha gràin aig a'
bheartach do 'n bhochd.
21 Tha duine beartach, aig toiseach a
thuiteim, air a chumail suas le' chàirdibh;
ach tha duine bochd air da a bhi air a
thoirt sios, air a dhruideadh a mach le'
chàirdibh.
22 An uair a thuiteas duine beartach, tha
mòran luchd-cuideachaidh aige; làbhraidh
e nithe nach'eil ri'n labhairt, agus an déigh
sin fìreanaichidh daoine e; shleamhnuich an
duine bochd, agus an déigh sin chronaich
iad e; labhair e gu glic, agus cha'n fhaigh-
eadh e àite.
23 An uair a làbhras duine beartach, fan-
aidh na h-uile 'nan tosd; agus féuch, àrd-
aichidh iad na their e chum nan nèoil; ach
ma làbhras an duine bochd, their iad, Cò e
am fear so? agus ma thuislicheas e, cuid-
ichidh iad chum cur as da.
24 Tha beartas maith dhàsan aig nach
'eil peacadh, agus tha bochduinn 'na h-olc
ann am béul nam mi-dhiadhaidh.

25 Tionndaidhidh cridhe duine a ghnùis,
cia achd air son maith no uilc; agus ni
cridhe subhach gnùis aoibhneach.
26 Tha gnùis aoibhneach 'na comhair air
cridhe a ta ann an soirbheas; agus tha a
bhi 'rannsachadh a mach chosamhlachd 'na
obair sgith do 'n ìnntinn.

## CAIB. XIV.

IS beannaichte an duine nach do thuislich
le 'bhéul, agus nach 'eil air a bhioradh
le lionmhorachd pheacanna.
2 Is beannaichte esan nach do dhìteadh le
choguis fein 'san Tighearna.
3 Cha 'n 'eil beartas maiseach leis an spio-
caire; agus ciod a dheanadh duine farmad-
ach le àirgiod?
4 Tha esan a thionalas le bhi' mealladh
anama fein, a' tional air son sluaigh eile, a
chaitheas a mhaoin gu struidheil.
5 Esan a ta olc dha fein, cò d' am bi e
maith? cha ghabh e toilinntinn 'na chuid.
6 Cha 'n 'eil neach ann ni 's miosa na esan
aig am bheil farmad ris fein; agus is duais
so air son aingidheachd fein.
7 Agus ma ni e maith, ni e gu mi-dhèon-
ach e; agus ma dheireadh cuiridh e aing-
idheachd fein an céill.
8 Tha droch shùil aig duine farmadach;
tionndaidhidh e air falbh a ghnùis, agus ni
e dimeas air daoinibh.
9 Cha 'n 'eil sùil duine shànntaich rìar-
aichte le' chuibhrionn fein; agus tiormaich-
idh droch-bheairt nan aingidh suas an t-
anam.
10 Tha farmad aig sùil aingidh ri aran
(fein), agus is spiocair e aig a bhòrd
fein.
11 A mhic, a réir do chomais dean maith
dhuit fein, agus thoir do 'n Tighearn an
tabhartas a ta dligheach dha.
12 Cuimhnich nach fad gus an tig am bàs,
agus nach 'eil co-cheangal na h-uaigh air a
nochdadh dhuit.
13 Dean maith dod' charaid mu 'm faigh
thu bàs, agus a réir do chomais sìn a mach
do làmh, agus tabhair da.
14 Na meall thu fein as an làtha mhaith,
agus na leig le beagan do dheagh rùin dol
seachad ort.
15 Nach fàg thu do thrioblaidean aig
neach eile? agus do shaothair gu bhi air a
roinn le crannchur?
16 Tabhair seachad, agus gabh, agus
naomhaich t-anam fein; oir cha 'n 'eil nithe
millse ri 'n iarraidh 'san uaigh.
17 Fàsaidh gach fèoil sean mar thrusgan;
oir o thoiseach 'se 'n cùmhnant, Bàsaichidh
tu am bàs.
18 Mar do 'n duilleach uaine air craoibh
thiugh, tuitidh cuid, agus fàsaidh cuid;
mar sin tha ginealach na feòla agus na
fola, tha aon a' teachd gu crìch, agus tha
aon eile air a bhreith.
19 Grotaidh agus caithidh gach obair air
falbh, agus teichidh am fear-oibre mar an
céudna.
20 Is beannaichte an duine a smuainicheas
ann an gliocas air nithibh maithe, agus a
réusonaicheas air nithibh naomha le' thuig-
se.
21 An tì a smuainicheas air a slighibh 'na
chridhe, gheibh e mar an céudna tuigse 'na
diòmhaireachdaibh.
22 Rach 'na déigh mar aon a ta' rànnsach-
adh a mach, agus fuirich 'na slighibh.
23 An tì a dhearcas a stigh air a h-uinn-
eagaibh, éisdidh e mar an céudna aig a dor-
saibh.
24 An tì a thàmhaicheas am fagus d' a
tigh, dàingnichidh e mar an céudna dealg
na ballachaibh.
25 Suidhichidh e a bhùth am fagus di,
agus còmhnaichidh e ann an ionad-còmh-
nuidh far am bheil nithe maithe.
26 Cuiridh e a chlann fo a fasgadh, agus
gabhaidh e còmhnuidh fo a géuga.
27 Còmhdaichear e leatha o'n teas, agus
gabhaidh e còmhnuidh 'na glòir.

## CAIB. XV.

NI esan maith air am bheil eagal an
Tighearna; agus esan aig am bheil
èolas an lagha gheibh se i.
2 Agus mar mhàthair còmhlaichidh si e,
agus gabhaidh i ris mar mhnaoi air a pòs-
adh 'na maighdinn.
3 Beathaichidh si e le h-aran na tuigse,
agus bheir i uisge na gliocais dà ri òl.
4 Bithidh e air a shuidheachadh oirre,
agus cha ghluaisear e; agus earbaidh e
rithe, agus cha chuirear as da.
5 Ardaichidh si e os ceann a choimhears-
nach, agus ann am meadhon a' choimh-
thionail fosgailidh si a bhéul.
6 Gheibh e toilinntinn, agus coron aoibh-
neis; agus bheir i air gu 'n sealbhaich e
àinm bithbhuan.
7 Ach cha 'n fhaigh daoine amaideach
gréim oirre, agus cha 'n fhaic peacaich i.
8 Oir tha i fad as o uabhar, agus cha 'n
urrainn daoine a ta 'nam bréugairibh a
cùimhneachadh.
9 Cha 'n 'eil moladh cìatach ann am béul
a' pheacaich, oir cha 'n 'eil e air a chur d' a
ionnsuidh leis an Tighearna.
10 Oir cuirear moladh ann céill ann an
gliocas, agus soirbhichidh an Tighearna
leis.
11 Na abair thusa, Is ann trìd an Tigh-
earna a thuit mi: oir cha chòir duitsa na
nithe sin a dheanamh d' am bheil fuath
aige-san.
12 Na abair thusa, Thug e orm dol a 'm

mearachd: oir cha 'n 'eil féum aig air an
duine pheacach.
13 Tha fùath aig an Tighearna do gach
gràineileachd; agus cha 'n 'eil gràdh acasan
dhà air am bheil eagal an Tighearna.
14 Rinn esan fein an duine air tùs, agus
dh' fhàg se e ann an làimh a' chomhairle
fein;
15 Ma 's i do thoil, na h-àitheantan a
ghleidheadh, agus dìllseachd thaitneach a
nochdadh.
16 Chuir e teine agus uisge romhad: sìn
a mach do làmh far an àill leat.
17 Tha beatha agus bàs roimh an duine;
agus ge b' e a 's àill leis gheibh se e.
18 Oir is mòr gliocas an Tighearna, agus
tha e mòr ann an cumhachd, agus a' faicinn
nan uile nithe:
19 Agus tha a shùilean orra-san d' an
eagal e, agus is aithne dhàsan uile obair an
duine.
20 Cha dh' àithn e do dhuine sam bith a
dheanamh gu h-olc, ni mò a thug e cead do
dhuine sam bith a dheanamh peacaidh.

## CAIB. XVI.

NA iarr mòran cloinne neo-tharbhaich,
ni mò a ghabhas tu toilinntinn ann
am macaibh mi-dhiadhaidh.
2 Ged a dh' fhàsas iad lionmhor, na dean
gàirdeachas annta, mar bi eagal an Tigh-
earna maille riu.
3 Na cuir do dhòchas 'nam beatha, ni mò
a ghabhas tu sùim d' an lionmhorachd: oir
is fèarr aon a ta ceart na mìle; agus is feàrr
am bàs fhaotuinn gu 'n chlòinn, na iadsan
a bhi aca a ta an-diadhaidh.
4 Oir bithidh am baile air ath-lionadh le
h-aon aig am bheil tuigse; ach bithidh
luchd-dàimhe nan aingidh gu h-ealamh air
am fàsachadh.
5 Chunnaic mi mòran nithe a leithid sin
lem' shùilibh, ach chùal mo chlùas nithe a 's
mò na iad sin.
6 Lasar teine ann an coimhthional nan
aingidh; agus ann an cinneach peacach
cuirear corruich 'na teine.
7 Bha e ann an réite ris na sèann famh-
airibh, a chlaoin air falbh ann an neart an
amaideachd fein.
8 Ni mò a chaomhain e an t-ionad anns
an robh Lot air chuairt, ach thug e gràin
doibh air son an uabhair.
9 Cha do ghabh e truas ri sluagh an léir-
sgrios, a thugadh air falbh 'nam peacann-
aibh:
10 No an sea céud mìle fear-coise, a
chruinnicheadh r' a chéile ann an cruadhas
an cridhe.
11 Agus ma tha a h-aon rag-mhuinealach
am measg an t-sluaigh, tha e 'na mhìor-
bhuil ma théid e as gu 'n pheanas: oir maille
ris-san tha tròcair agus corruich; tha e
cumhachdach a thoirt maitheanais, agus a
thaomadh feirge a mach.
12 Mar a ta a thròcair mòr, mar sin tha a
smachdachadh mar an céudna; bheir e
breith air duine a réir oibre.
13 Cha téid am peacach as le chuid creach;
agus cha bhi foighidinn nan daoine diadh-
aidh gu diomhain.
14 Réitich an t-slighe air son gach oibre
thròcairich; oir gheibh gach duine a reir
obair fein.
15 Chrùaidhich an Tighearna Pharaoh,
chum nach gabhadh e èolas air, chum gu'm
biodh oibre cumhachdach air an deanamh
aithnichte do 'n t-saoghal.
16 Tha a thòcair follaiseach do gach créu-
tair; agus dhealaich e a sholus o 'n dòr-
chadas le h-adamant.
17 Na abair thusa, Foluichidh mi mi fein
o 'n Tighearna: an cùimhnich neach sam
bith a ta shuas mi? Cha bhi cùimhne orm
am measg na h-uiread sluaigh; oir ciod e
m' anam am measg aireimh neo-chrioch-
nuichte do chréutairibh?
18 Féuch, bithidh nèamh, agus nèamh
nan nèamh, an cuan, agus talamh, agus
gach ni a ta ann, air an gluasad an uair a
dh'-fhiosraicheas esan.
19 Bithidh na beannta mar an céudna,
agus bunaite na talmhainn air an crathadh
le ball-chrith, an uair a dh' amhairceas an
Tighearna orra.
20 Cha smuainich cridhe sam bith air na
nithibh sin gu dligheach: agus cò d' an ur-
rainn a shligheanna a thuigsinn?
21 Is doinionn e nach comasach do dhuine
sam bith fhaicinn: oir tha chuid a 's mò
d' a oibribh folluichte.
22 Cò a 's urrainn oibre a cheartais a chur
an céill? no cò a chuireas suas lèo? oir
tha a chùmhnant am fad as, agus tha
déuchainn nan uile nithe aig an deireadh.
23 Smuainichidh esan aig nach 'eil tuigse
air nithibh faoin; agus smuainichidh duine
amaideach a' dol 'mearachd air diomhanas-
aibh.
24 A mhic, éisd rium, agus fòghluim
eòlas, agus comharraich mo bhrìathra 'nad
chridhe.
25 Foillsichidh mi teagasg le cudthrom,
agus cuiridh mi an t-eòlas aige an céill gu
cothromach.
26 Tha oibre an Tighearna air an dean-
amh ann am breitheanas o 'n toiseach; agus
o 'n àm an d' rinn se iad shocraich e an
earrainnean fa leth.
27 Rinn e oibre fein maiseach a chaoidh,
agus tha a' chuid a 's àraidh dhiubh 'na
làimh chum gach uile lìnn; cha 'n 'eil iad
aon chuid ri saothair, no sgìth, ni mò a
sguireas iad o 'n oibribh.





28 Cha'n 'eil a h-aon diubh a' bacadh an
aoin eile, agus cha bhi iad gu bràth eas-
ùmhal d' a fhocal.
29 An déigh so amhaircidh an Tighearn
air an talamh, agus lionaidh e le bheann-
achdaibh e.
30 Chòmhdaich e 'aghaidh leis gach uile
ghnè ni bèo: agus pillidh iad d' a ionnsuidh
a rìs.

## CAIB. XVII.

CHRUTHAICH an Tighearn an duine
dhe 'n talamh, agus phìll se e d' a
ionnsuidh a rìs.
2 Thug e dhoibh beagan làithean agus
ùine ghoirid, agus cumhachd mar an céudna
os ceann nan nithe a ta ann.
3 Bhuilich e orra neart lèo fein, agus rinn
se iad a réir iomhaigh fein,
4 Agus chuir se eagal an duine air gach
feòil, agus thug e uachdaranachd dha os
ceann bheathaichean agus èunlaith.
5 (Fhuair iad féum nan cùig oibre aig an
Tighearna, agus anns an seathamh àite
chomh-pàirtich e riu tuigse, agus anns an
seachdamh còmhradh, eadar-theangair nan
smuainte aige.)
6 Comhairle, agus teanga, agus sùilean,
agus cluasan, agus cridhe, thug e dhoibh
chum tuigsinn.
7 Os bàrr, lìon se iad le eòlas na tuigse,
agus nochd e dhoibh maith agus olc.
8 Shuidhich e a shùil air an cridheach-
aibh, chum mòrachd oibre fein a nochdadh
dhoibh.
9 Thug e comas doibh glòir a dheanamh
'na ghnìomharaibh iongantach gu bràth, a
chum gu 'n cuireadh iad le tuigse 'oibre an
céill.
10 Agus molaidh na daoine taghta àinm
nàomh-san.
11 A thuilleadh air so, thug e èolas doibh,
agus lagh na beatha mar òighreachd.
12 Rinn e cùmhnant siorruidh riu, agus
nochd e dhoibh a bhreitheanais.
13 Chunnaic an sùilean mòrachd a ghlòir,
agus chùal an cluasan a ghuth ghlòrmhor.
14 Agus thubhairt e riu, Seachnaibh
gach uile nèo-fhìreantachd; agus thug e
àithne do gach duine a thaobh a choimh-
earsnaich.
15 Tha an slighean do ghnàth roimhe,
agus cha'n fholuichear o shùilibh iad.
16 Tha gach duine air a thabhairt do 'n
olc o' òige; ni mò am b' urrainn dhoibh
cridheachan fèola a dheanamh dhoibh fein
ann an àit chridheachan clochaidh.
17 Oir ann an ròinn chinneach na talmh-
ainn uile shuidhich e riaghlair os ceann an
t-slùaigh; ach is e Israeil cùibhrionn an
Tighearna:
18 A dh' àraich e le teagasg, air da a bhi
'na chéud ghin; agus, a' tabhairt da soluis
a ghràidh, cha tréig se e.
19 Uime sin tha 'n oibre gu léir roimhe
mar a' ghrian, agus tha a shùilean do
ghnàth air an slighibh.
20 Cha 'n 'eil a h-aon d' an gniomharaibh
éucorach air am foluchadh uaith-san, ach
tha am peacanna gu léir am fianuis an
Tighearna.
21 Ach air do 'n Tighearn a bhi gràs-
mhor, agus eòlach air obair fein, cha d'
fhàg agus cha do thréig se iad, ach chaomh-
ain se iad.
22 Maille ris-san tha déirce duine mar
shéul, agus gléidhidh e deagh ghniomhara
duine mar chloich na sùla, agus bheir e
maitheanas da chuid mhac agus nighean.
23 An déigh sin éiridh e suas agus bheir
e duais doibh, agus ath - dhìolaidh se iad
air an cinn.
24 Ach dhoibh-san a ni aithreachas, thug
e cead pilltinn, agus thug e comhfhurtachd
dhoibh-san a dh' fhàilnich a 'm foighidinn.
25 Pìll ris an Tighearna, agus tréig do
pheacanna, dean ùrnuigh an làthair a
ghnùis, agus ciontaich ni 's lugha.
26 Pìll a rìs ris an Ti a 's Airde, agus
tionndaidh air falbh o 'n olc: oir treòraich-
idh e thu a mach a' dòrchadas chum soluis
na slàinte; agus tabhair fuath ro shearbh
do ghràineileachd.
27 Cò a mholas an Ti a 's Airde anns an
uaigh? a thuilleadh orra-san a ta bèo agus
a tabhairt buidheachais?
28 Théid buidheachas a dhìth o na
mairbh, mar o neach nach 'eil idir ann:
molaidh iadsan a ta bèo agus fallain 'nan
cridhe Dia.
29 Cia mòr caoimhneas gradhach an
Tighearna ar Dé, agus a thròcair d' an
taobhsan a philleas ris ann an naomhachd!
30 Oir cha 'n 'eil na h-uile nithe ann an
daoinibh, do bhrigh nach 'eil mac an duine
neo-bhàsmhor.
31 Ciod a 's deàlraiche na ghrìan? gidh-
eadh fàilnichidh a solus; agus smuainich-
idh feòil agus fuil an t-olc.
32 Tha esan a' sealltuinn air cumhachd
àirde nèimh, agus cha 'n 'eil anns na h-uile
dhaoinibh ach duslach agus luaithre.

## CAIB. XVIII.

CHRUTHAICH esan a ta bèo gu bràth
na h-uile nithe gu coitchionn.
2 Tha 'n Tighearn a mhàin ceart, agus
cha 'n 'eil neach eile ach esan,
3 A ta 'rìaghladh an t-saoghail le glaic a
làimh, agus tha na h-uile nithe ùmhal d' a
thoil; oir is Righ nan uile e, a' dealachadh
le chumhachd fein nithe naomha 'nam
measg o nithe mi-naomha.
4 Cò d' an tug e cumhachd oibre fein a

chur an céill? no cò a gheibh a mach a
ghniomharan urramach?
5 Cò a ni suas ann an àireamh neart a
mhòrachd-san? no cò a chuireas a thròc-
airean an céill?
6 A thaobh oibre mhiorbhuileach an
Tighearna, cha toirear ni sam bith uatha,
ni mò a chuirear ni sam bith riutha, ni mò
a gheibhear an stéigh aca a mach.
7 An uair a bhios duine ullamh, an sin
tha e a' tòiseachadh: agus an uair a sguir-
eas e, an sin tha e an teagamh.
8 Ciod e an duine, agus ciod a 's féum da?
ciod is maith, agus ciod is olc dha?
9 'Se àireamh làithean duine aig a' chuid
a 's faide cùig fichead bliadhna.
10 Mar bhraoin uisge do 'n chùan, agus
mar éitean gaireil an coimeas ris a' ghainn-
eimh; mar sin tha mìle bliadhna a thaobh
làithean na siorruidheachd.
11 Uime sin tha Dia foighidinneach
riutha, agus a' taomadh a mach a thròcair
orra.
12 Chunnaic agus mhothuich e gu 'n robh
an crioch olc; uime sin chuir e a chaoimh-
neas ann am mèud.
13 Tha tròcair duine chum a choimhears-
naich; ach tha trocair an Tighearna chum
gach feòla; tha esan a' cronachadh, agus ag
àrachadh, agus a' teagasg, agus a' toirt air
ais, mar bhuàchaill a thaobh a thréid.
14 Ni e tròcair orrasan a ghabhas ri teag-
asg, agus a dh' ìarras gu dichiollach an
déigh a bhreitheanasa.
15 A mhic, na truaill do dheagh ghniomh-
ara fein, agus na gnàthaich briathra mi-
thaitneach an uair a bheir thu ni seachad.
16 Nach lughdaich an drùchd an teas?
mar sin is feàrr focal na tiodhlac.
17 Féuch, nach feàrr focal na tiodhlac?
ach tha iad le chéile aig duine gràsmhor.
18 Cronaichidh amadan gu h-ìargaltach,
agus cuiridh tiodhlac an duine fharmadaich
as do na sùilibh.
19 Faigh fios mu 'n labhair thu, agus
gabh leigheas mu 'm fàs thu tinn.
20 Roimh bhreitheanas ceasnaich thu fein,
agus ann an là an fhiosrachaidh gheibh thu
tròcair.
21 Irioslaich thu fein mu 'm fàs thu
tinn, agus ann an àm pheacanna nochd
aithreachas.
22 Na cumadh ni sam bith thu gu 'n do
bhòid iocadh 'nàm iomchuidh, agus na fan
chum a' bhàis gu 'n a bhi air d' fhìreanach-
adh.
23 Dean deas, mu 'n dean thu ùrnuigh;
agus na bi mar neach a bhrosnaicheas an
Tighearna.
24 Smuainich air a chorruich a bhios aig
an deireadh, agus air àm an dioghaltais, an
uair a thionndaidheas e a ghnùis air falbh.
25 An uair a ta gu leòir agad, cùimhnich
air àm an ocrais; agus an uair a ta thu
beartach, smuainich air bochdainn agus
féum.
26 O mhaduinn gu feasgair tha 'n t-àm
air atharrachadh, agus tha na h-uile nithe
air an deanamh gu h-ealamh a 'm fianuis
an Tighearna.
27 Bithidh eagal air duine glice anns
gach ni, agus bithidh e air fhaiceall ann an
là a pheacaidh an aghaidh òilbheim; ach
cha ghabh amadan beachd air ùine.
28 Tha eòlas aig gach duine aig am bheil
tuigse air gliocas, agus bheir e moladh
dhàsan a fhuair a mach i.
29 Dh' fhàs iadsan aig an robh tuigse ann
am brìathraibh glice iad fein, agus bhrùchd
iad a mach cosamhlachdan maiseach.
30 Na lean t-anamianna fein, ach cùm thu
fein air ais od' shànntaibh.
31 Ma bheir thu dod' anam fein na mianna
a thoilicheas e, ni e thu nad' chùis-mbag-
aidh dod' nàimhdibh fein a ta cur sios
ort.
32 Na gabh toilinntinn ann am mòran
sògha, ni mò a cheanglas tu thu fein ris a'
chosdas.
33 Na deanar nad' dhéircean thu le cuirm
a dheanamh le h-iasad, an uair nach 'eil ni
'nad sporran: oir bithidh tu a 'm feàll-
fhollachadh air son do bheatha fein, agus
labhrar umad.

## CAIB. XIX.

CHA bhi cosnaiche a ta air a thoirt suas
do 'n mhisge saibhir: agus an ti a ni
tàir air nithibh beaga tuitidh e a lìon cuid
is cuid,
2 Bheir fion agus mnài air daoinibh tuig-
seach tuiteam air falbh; agus esan a
dhluth-leanas ri striopachaibh fàsaidh e
beag-nàrach.
3 Gheibh na leòmann agus na cnuimh-
eagan e mar òighreachd, agus bheirear
duine dàna air falbh.
4 Tha esan a ta ealamh gu creideas a
thoirt éutrom 'san ìnntinn; agus ciontaich-
idh an ti a pheacaicheas, an aghaidh anama
fein.
5 Dìtear an neach aig am bheil toilinntinn
ann an aingidheachd: ach esan a chuireas
an aghaidh thoilinntinnean crùnaidh e a
bheatha fein.
6 Bithidh esan bèo gu 'n chòmh-strith
d' an comas a theangadh a rìaghladh; agus
bithidh ni 's lugha do 'n olc aigesan d' am
bheil fuath do chàinnt dhìomhain.
7 Na h-aithris do neach eile an ni sin a
dh'ìnnsear dhuit, agus cha 'n ann a 's mios'
a dh' éireas duit.
8 Cia achd is ann ri caraid no ri nàmhaid,
na labhair mu chaith-beatha dhaoine eile;

agus ma 's urrainn thu gu 'n choire, na leag
ris iad.
9 Oir chùal agus chunnaic e thu; agus an
uair a thig an t-àm bheir e fuath dhuit.
10 Ma chùal thu focal, faigheadh e bàs
maille riut fein; agus biodh deagh mhis-
neach agad, cha sgàin e thu.
11 Bithidh amadan ri sàothair le focal,
mar bhoirionnach ri sàothair chloinne.
12 Mar shaighead an sàs ann an sléisde
duine, mar sin tha focal a 'm bròinn amad-
ain.
13 Còmhairlich caraid, féudaidh e bhith
nach d' rinn se e; agus ma rinn, nach dean
e ni 's mò e.
14 Còmhairlich do charaid, féudaidh e
bhith nach dubhairt se e; agus ma thubh-
airt, nach abair e tuilleadh e.
15 Còmhairlich caraid: oir gu minic is
fear-tuaileis e, agus na creid gach sgéul.
16 Tha aon ann a thuislicheas 'na chàinnt,
ach cha 'n ann o 'n chridhe; agus cò e an
ti nach d' rinn coire le theanga?
17 Còmhairlich do charaid mu 'm bagair
thu e; agus as éugais féirge, thoir géill do
lagh an Ti a 's Airde.
18 'Se eagal an Tighearna a' chéud chéum
chum gu 'n (gabh e) riut, agus gheibh
gliocas a ghràdh.
19 'Se èolas àitheanta an Tighearna teag-
asg na beatha; agus gheibh iadsan a ni
nithe chum a thoileachadh toradh craoibh
na nèo-bhasmhorachd.
20 'Se eagal an Tighearna gach gliocas;
agus tha cur an céill an lagha anns an uile
ghliocas, agus èolas air uile-chumhachd-san.
21 Ma their seirbhiseach r' a mhàighstir,
Cha dean mise mar is àill leat; ged a ni e
an déigh làimh e, tha e 'cur féirge airsan a
ta 'ga àrachadh.
22 Cha ghliocas èolas na h-àingidheachd,
ni mò aig uair sam bith an i tuigse coimh-
airle pheacach.
23 Tha àingidheachd ann, agus is gràin-
eileachd i; agus tha amadan ann a 's éug-
ais gliocais.
24 Esan aig am bheil tuigse bheag, agus
air am bheil eagal an Tighearna, is fearr e
na esan aig am bheil mòran tuigse, agus a ta
'briseadh lagha an Ti a 's Airde.
25 Tha sèoltachd ro mhòr ann, a ta mi-
cheart; agus tha e ann a théid gu taobh
chum breitheanas a nochdadh; agus tha e
ann a ta glic a dh' fhìreanaicheas bhreith-
eanas.
26 Tha duine aingidh ann a chrochas a
chèann gu brònach sios; ach 'san taobh a
stigh, tha e làn céilg,
27 A' cromadh sios a ghnùis, agus a' dean-
amh mar nach cual e; far nach aithnichear
e ni e cron ort mu 'n toir thu an aire.
28 Agus dh' easbhuidh cumhachd ma
chumar o 'n pheacadh e; an déigh sin an
uair a gheibh e an comas ni e an t-olc.
29 Fainichear duine le 'shealladh, agus
esan aig am bheil tuigse, le 'ghnùis, an uair
a chòmhlaicheas tu e.
30 Nochdaidh sgeudachadh duine, agus a
ghàire mhòir, agus a chéum, ciod e.

## CAIB. XX.

THA achmhasan ann nach 'eil maiseach:
a rìs, bithidh duine 'na thosd, agus tha
e glic.
2 Is fearr gu mòr achmhasan a thoirt, na
a bhi a 'm féirg gu h-uaigneach; agus
gléidhear esan a dh' aidicheas a' chiont o
dhochunn.
3 Cia maith an ni, an uair a dh'ath-leas-
aichear thu, aithreachas a nochdadh! oir
mar so seachnaidh tu am peacadh.
4 Amhuil mar ana-miann càillteanaich
chum òigh a mhilleadh; mar sin tha esan
a bheir breith le h-àinneart.
5 Tha aon ann a bhios 'na thosd, agus
gheibhear glic e; agus aon eile a dh' fhàsas
gràineil le mòran faoin-chòmhraidh.
6 Bithidh neach àraidh 'na thosd, do
bhrìgh nach 'eil freagradh aig r' a thoirt;
agus fanaidh fear eile sàmhach, a' fiosrach-
adh ama fein.
7 Cumaidh duine glic a theanga gus am
faic e cothrom: ach cha bhi sùim aig glag-
air agus aig amadan do àm air bith.
8 Fùathaichear esan a ni féum do mhòran
bhrìathraibh; agus gabhar gràin dheth-san
a ghlacas ùghdarras dha fein 'sna nithibh
sin.
9 Tha peacach ann aig am bi soirbheach-
adh maith ann an droch nithibh; agus tha
buannachd ann a thig gu càll.
10 Tha tiodhlac ann nach dean maith
dhuit; agus tha tiodhlàc ann aig am bheil
duais dà-fhillte.
11 Tha irioslachd ann a thaobh glòire;
agus tha e ann a thogas a cheann o staid
iosail.
12 Tha esan ann a cheannaicheas mòran
air bheagan, agus a dh' ath-dhìolas seachd-
fillte e.
13 Ni duine glic e fein gràdhach le'bhrìath-
raibh fein; ach taomar a mach gràsan nan
amadan.
14 Cha dean tiodhlac amadain maith sam
bith dhuit, an uair a tha e agad; ni mò
tiodhlac an duine fharmadaich air son éigin
fein: oir seallaidh e air son mhòran nithe
fa chomhair an aoin.
15 Bheir e beagan seachad, agus ni e
mòran maoidhe; fosglaidh e a bhéul mar
fhear-glaodhaidh; bheir e a 'n ìasad an
diugh, agus a 'm màireach iarraidh e air
ais e: tha a leithid do dhuine gu bhi air
'fhùathachadh le Dia agus duine.

16 Their an t-amadan, Cha'n 'eil càirdean
agam, cha 'n 'eil tàing agam air son mo
dheagh ghnìomharan air fad, agus tha iad-
san a ta 'githeadh m' arain, a' labhairt gu
h-olc umam.
17 Cia tric, agus cia lion neach a ni gàire-
fanoid ris! oir cha 'n aithne dha gu ceart
ciod e ni a bhi aige; agus tha e ceart dìr-
each mar nach biodh e aig idir.
18 Is fèarr slèamhnachadh air a' chàbh-
sair na slèamhnachadh leis an teanga; mar
so thig tuiteam nan aingidh gu h-obunn.
19 Bithidh an còmhnuidh sgéul neo-iom-
chuidh ann am béul an ti a ta neo-ghlice.
20 Cuirear cùl ri briathar glic an uair a
thig e mach a' béul amadain; oir cha labh-
air e 'nàm iomchuidh.
21 Tha cuid ann a chumar o 'n pheacadh
le h-uireasbhuidh: agus an uair a ghabhas
e fois cha chuirear trioblaid air.
22 Tha e r' a fhaotuinn a mhilleas anam
fein trid nàire, agus le gabhail ri sluagh
eile a thilgeas e fein bun os ceann.
23 Tha e ann a ta trìd nàire a' gealltuinn
d' a charaid fein, agus ni e nàmhaid dheth
gu 'n ni sam bith.
24 Tha bréug 'na smal salach do dhuine,
gidheadh tha i an còmhnuidh ann am béul
nan neo-fhòghluimte.
25 Is fèarr an gaduiche n' an duine a ta
cleachdta ri deanamh nam bréug; ach
gheibh iad nan dithis sgrios mar òigh-
reachd.
26 Is eas-urramach rùn a' bhéugaire, agus
tha a nàire fein maille ris do ghnàth.
27 Ardaichidh duine glic e fein gu h-
urram le a bhriathraibh; agus toilichidh
esan aig am bheil tuigse daoine morà.
28 Mèudaichidh esan a thòrr a dh' àitich-
eas fhearann fein; agus gheibh esan a
thoilicheas daoine mòra maitheanas air son
aingidheachd.
29 Dallaidh duaisean agus tiodhlaca sùil-
ean nan daoine glice, agus druidhidh iad
am béul a chum nach comas da cronachadh.
30 Gliocas a ta follaichte, agus ionmhas
air a tasgadh suas, ciod is feum doibh le
chéile?
31 Is fearr an ti a dh' fholluicheas amaid-
eachd fein, na esan a dh' fholluicheas a
ghliocas.
32 Is fearr foighidinn iomchuidh ann an
iarraidh an Tighearna, na esan a ta 'caith-
eadh a bheatha fein as éugais iùil.

## CAIB. XXI.

A MHIC, an do pheacaich thu? na dean
tuilleadh e, ach iarr maitheanas air
son do pheacanna roimh so.
2 Teich o 'n pheacadh mar o ghnùis nar-
ach; oir ma thig thu tuilleadh's fagus da,
téumaidh e thu; tha na fìaclan aige mar
fhiacla lèomhain, a' màrbhadh anam
dhaoine.
3 Tha gach aingidheachd mar chlaidh-
eamh dà-fhaobhair, aig am bheil lèonta
nach gabh leigheas.
4 Caithidh a bhi 'cur eagail, agus a bhi
'deanamh an uilc saibhreas: mar so bithidh
tigh dhaoine uaibhreach air fhàsachadh.
5 Ruigidh ùrnuigh a' béul an duine
bhochd air cluasaibh Dhé, agus thig a
bhreitheanas gu h-ealamh.
6 Tha esan aïg am bheil fuath do chron-
achadh ann an slighe pheacach: ach ni esan
air am bheil eagal an Tighearna aithreachas
o 'chridhe.
7 Fainichear duine deas-chainnteach am
fad 'sam fagus; ach tha fios aig duine na
tuigse cuin a shleamhnaicheas e.
8 Tha esan a thogas a thigh le h-airgiod
dhaoine eile cosmhuil ri aon a ta 'tional
chlach dha fein air son uaigh an adhlaic
aige.
9 Tha co' - chruinneachadh nan aingidh
cosmhuil ri h-asgart air a phasgadh r' a
chéile; agus is i an crioch lasair theine
chum an sgrios.
10 Tha slighe pheacach air a deanamh
réidh le clochaibh; ach aig a crìche tha
slochd ifrinn.
11 Gheibh esan a ghleidheas lagh an
Tighearna tuigse an lagha; agus is gliocas
iomlanachd eagail an Tighearna.
12 Cha teagaisear esan nach 'eil glice;
ach tha gliocas ann a chuireas searbhadas
ann an lionmhorachd.
13 Bithidh eolas duine glice ann am mèud
mar thuil; agus tha a chomhairle mar
thobar fior-ghlan beatha.
14 Tha na h-earrainnean a stigh aig am-
adan cosmhuil ri soitheach briste, agus cha
ghléidh e èolas sam bith am feadh is bèo e.
15 Ma chluinneas duine innleachdach
focal glice, molaidh se e, agus co-chuiridh e
ris: ach co luath 'sa chluinneas duine gu 'n
tuigse e, mi-thoilichidh se e, agus tilgidh se
air a chùlaobh e.
16 Tha còmhradh amadain mar uallach
air an t-slighe; ach gheibhear gràs ann am
bilibh nan daoine glice.
17 Tha iad a' géur-fhiosrachadh o bhéul
an duine ghlice 'sa choimh-thional; agus
beachd-smuainichidh iad air a bhriathraibh
'nan cridhe.
18 Mar thigh a ta air a mhilleadh, mar sin
tha gliocas do dh' amadan; agus tha èolas
nan neo-ghlice mar chòmhradh gu 'n seadh.
19 Tha teagasg do na h-amadanaibh mar
chùibhrichean air na cosaibh, agus mar
cheanglaichean air an làimh dheise.
20 Togaidh amadan suas a ghuth le gàire;
ach is ann air éigin a ni duine glice fèith-
ghaire.

21 Tha fòghlum do dhuine glice mar nì
maiseach do 'n òr, agus mar làmh-fhaile air
a ghàirdean dheise.
22 Tha cos an duine amaidich gu luath
ann an tigh a (choimhearsnaich): ach tha
nàir air duine aig am bheil cleachd air a shon.
23 Bithidh amadan ri dìdeagaich a stigh
do 'n tigh air an dorus: ach seasaidh an ti a
ta gu ceart air 'àrachadh an taobh a muigh.
24 Is mi-mhodh do dhuine a bhi 'g éis-
deachd aig an dorus; ach cuiridh am mas-
ladh bròn air an duine ghlice.
25 Cuiridh bilean luchd-labhairt an céill
nithe nach buin doibh: ach tha briathra na
muinntir aig am bheil tuigse air an tomhas
air a mheigh.
26 Tha cridhe nan amadan 'nam béul:
ach tha béul nan daoine glice 'nan cridhe.
27 An uair a mhallaicheas an duine mi-
dhiadhaidh Satan, tha e 'mallachadh anama
fein.
28 Tha fear na cogarsaich a' truailleadh
anama fein, agus bheirear fuath dha ge b' e
àit san gabh e còmhnuidh.

## CAIB. XXII.

THA duine leasg air a shàmhlachadh ri
cloich shalaich, agus ni gach neach
fanoid air chum a mhaslaidh.
2 Tha duine leasg air a shàmlachàdh ri
aolach an òtraich: crathaidh gach duine a
thogas e a làmh.
3 Tha mac air a dhroch àrachadh 'na eas-
urram do 'n athair a ghin e; agus tha nigh-
ean (amaideach) air a breith chum a
chàlldach.
4 Bheir nighean ghlice òighreachd d' a
companach fein: ach tha ise a ta teachd bèo
gu mi-ionraic 'na truime d' a h-athair fein.
5 Bheir ise a ta dàna eas-urram d' a h-
athair agus d' a còmpanach fein, ach ni iad
le chéile tàir oirre.
6 Tha sgéul ann an-àm (mar) chèol ann
an caoidh; ach cha 'n 'eil buillean agus
smachdachadh a' ghliocais idir as an àm.
7 Ge b' e neach a theagaisgeas amadan,
tha e cosmhuil ris-san a ghlaodhas ri chéile
slige-chreadha, agus ris-san a dhùisgeas
neach a' trom-chodal.
8 Tha esan a dh' ìnnseas sgéul do dh' am-
adan a' labhairt ri neach a ta 'na chodal; an
uair a dh' ìnnseas e an sgéul aige, a deir e,
Ciod a ta 'cur ort?
9 Ma thig clànn bèo gu h-ionraic, agus
gu 'm bi nithe aca, còmhdaichidh iad nàire
am pàranta.
10 Ach air do chlòinn a bhi aingidh, tha
iad trìd tàire agus dh' easbhuidh oilein, a'
toirt smal air urramaichead an cinnich fein.
11 Guil air son a' mhàirbh, oir chàill e an
solus; agus guil air son an amadain, oir
tha tuigse a dhìth air: na dean ach beagan
caoidh air son a' mhàirbh, oir tha e aig
fois: oir tha beatha an amadain ni 's miosa
n' am bàs.
12 Tha daoine a' caoidh rè sheachd làith-
ean air a shon-san a ta màrbh; ach uile
làithean a bheatha, air son amadain agus
duine aingidh.
13 Na labhair mòran ri amadan, agus na
rach d' a ionnsuidh-san aig nach 'eil tuigse:
bi faiceallach roimhe, air eagal gu 'n tig
trioblaid ort, agus gu 'n truaillear thu le
'amaideachd: teich uaith, agus gheibh thu
fois, agus cha bhi thu gu bràth air do
chlaoidh le 'amaideachd-san.
14 Ciod a 's truime na luaidh? agus ciod
is ainm da, ach amadan?
15 Tha gainneamh, agus salann, agus
mèall iaruinn, ni 's usa ri 'n gìulan, na
duine gu 'n tuigse.
16 Mar nach comasach do dh' fhiodh air
a chrioslachadh, agus air a cheangladh r' a
chéile ann an togail, a bhi air fhuasgladh
le crathadh; mar sin cha bhi eagal aig àm
sam bith air a' chridhe sin a ta air a dhàing-
neachadh le deagh chomhairle.
17 Tha cridhe air a shuidheachadh air
smuain na tuigse cosmhuil ri h-aol air a
chur gu maiseach air balladh sèomair.
18 Cha seas callaidean gu bràth air an
suidheachadh air ionad àrd an aghaidh na
gaoithe; mar so cha seas cridhe gealtach,
ann an breitheanachadh amadain, an agh-
aidh eagail idir.
19 Bheir esan a bhioras an t-sùil air na
déuraibh sileadh; agus bheir esan a bhioras
an cridhe air gu 'n nochd e 'èolas fein.
20 Cuiridh esan a thilgeas clach air éun-
aibh eagal orra air falbh; agus brisidh esan
càirdeas a chronaicheas a charaid.
21 Ged a tharruing thu claidheamh rid'
charaid, gidheadh na bi fo éu-dòchas: oir
féudaidh pilleadh a bhi ann (gu deagh-ghean).
22 Ma dh' fhosgail thu do bhéul an agh-
aidh do charaid, na biodh eagal ort; oir
féudar réite a dheanamh: ach amhain air
son cronachaidh, no uabhair, no leagadh
ris nithe dìomhra, no lèoin mhèalltaich;
oir, air son nan nithe sin, teichidh gach uile
charaid.
23 Bi dìleas do d' choimhearsnach 'na chuid,
chum gu'n dean thu gàirdeachas 'na shoirbh-
eas: bi seasmhach dha 'nàm a thrioblaid,
chum gu 'm bi thu 'nad òighre maille ris 'na
òighreachd: oir cha 'n 'eil tàir gu bhi air a
dheanamh an còmhnuidh air òighreachd
shuaraich; ni mò am bheil na daoine sàibhre
a ta amaideach gu bhi fo mhòr-mheas.
24 Mar a théid cèo agus deatach àmhainn
roimh an teine; mar sin théid càineadh
roimh fhuil.
25 Cha bhi nàir orm caraid a dhìonadh;
ni mò a dh' fholluicheas mi mi fein uaith.

26 Agus ma dh' éireas olc domh trid-san, bithidh gach neach a chluinneas e faiceallach roimhe.

27 Cò a ni faire air mo bhéul, agus a chuireas séul a' ghliocais air mo bhilibh, nach tuit mi gu h-obunn lèo, agus nach sgrios mo theanga mi?

## CAIB. XXIII.

O THIGHEARNA, Athair agus Uachdaran mo bheatha air fad, na fàg mi d' an comhairlibh, agus na leig leam tuiteam lèo.

2 Cò a chuireas slatan thar mo smuainte, agus teagasg a' ghliocais thar mo chridhe? a chum nach caomhain iad mi air son m' aineolais, agus nach téid e seachad air mo pheacannaibh:

3 Air eagal gu 'm fàs m' aineolas, agus gu 'n cuirear mo pheacannan a 'n lìonmhorachd chum mo sgrios, agus gu 'n tuit mi roimh mo nàimhdean, agus gu 'n dean mo nàmhaid gàirdeachas tharum, aig am bheil a dhòchas fad od' thròcair-sa.

4 O Thighearna, Athair agus a Dhé mo bheatha, na tabhair domh sealladh àrd; ach tionndaidh an còmhnuidh air falbh od' sheirbhisich an inntinn uaibhreach.

5 Tionndaidh air falbh uam dòchas faoin agus ana-miann, agus cumaidh tu esan do ghnàth a suas leis am miann seirbhis a dheanamh dhuit.

6 Na deanadh ciocras na bronn, no sannt na fèola, gréim orm; agus na toir thairis mise do sheirbhiseach do dh' ìnntinn dhàna.

7 O sibhse a chlann, éisdibh ri teagasg a' bhèoil; cha bhi esan a ghléidheas e gu bràth air a ghlacadh 'na bhilibh.

8 Fàgar am peacach 'na amaideachd fein; leis-san tuitidh araon fear-labhairt an uilc agus an t-ùaibhreach.

9 Na cleachd do bhéul ri mionnaibh; ni mò a ghnàthaicheas tu àinm an Ti Naoimh.

10 Oir mar nach bi seirbhiseach a ta gu tric air a bhualadh gu 'n chomhar-dubh; mar sin cha bhi esan saor o chiont a ta ri mionnaibh, agus an còmhnuidh ag ainmeachadh Dhé.

11 Lionar le h-aingidheachd an tì a ta 'gnàthachadh mòran mionnan; agus cha teich a' phlàigh gu bràth o' thigh: ma ni e lochd, dlùth-leanaidh a pheacadh ris; agus mar aidich e a pheacadh, tha e' deanamh cron dà-fhìllte; agus ma mhionnaicheas e gu dìomhain, cha bhi e nèo-chiontach, ach bithidh a thigh làn do thrùaighibh.

12 Tha focal ann a ta air a sgeudachadh le bàs: nior leagadh Dia gu 'm faighear e ann an òighreachd Iacoib: oir bithidh a leithid sin do nithe gu léir fad o na daoinibh diadhaidh, agus cha bhi iad 'gan aornagan fein 'nam peacannaibh.

13 Na gnàthaich do bhéul ri mionnaibh ana-cuimseach, oir an sin tha focal a' pheacaidh.

14 Cùimhnich t-athair agus do mhàthair an uair a shuidheas tu maille ri daoinibh mòra. Na bi dearmadach 'nam fianuis, air chor led' chleachd gu 'm bi thu nad' amadan, agus gu 'm b' àill leat nach robh thu air do bhreith, agus gu 'm mallaich thu an là 'san d' rugadh tu.

15 Cha bhi an duine sin a ta air a chleachdadh ri briathraibh maslachail a chaoidh air ath-leasachadh rè uile làithean a bheatha.

16 Tha dà ghnè sluaigh a' mèudachadh a' pheacaidh, agus bheir an treas gnè corruich: tha ìnntinn theth mar theine loisgeach, cha smàlar e gus an cnàmhar e: cha sguir fear-striopachais 'na chorp fèolmhor gus an las e teine.

17 Tha gach aran milis do 'n adhaltranach, cha sguir e gus am bàsaich e.

18 Am fear a bhriseas an ceangal-pòsaidh, ag ràdh mar so 'na chridhe, Cò a ta 'gam fhaicinn? Tha mi air mo chùairteachadh le dòrchadas, tha na ballachan 'gam chòmhdachadh, agus cha 'n 'eil neach 'gam fhaicinn; c' arson a bhiodh eagal orm? cha chuimhnich an Ti a 's Airde mo pheacanna;

19 Air a leithid do dhuine tha eagal sùilean dhaoine a mhàin, agus cha 'n 'eil fios aige gu 'm bheil sùilean an Tighearna deich mìle uair ni 's soilleire n' a ghrian, a' fiosrachadh uile shlighean dhaoine, agus a' beachdachadh nan nithe a 's dìomhaire.

20 B' aithne dhàsan na h-uile nithe eadhon fòs mu 'n do dhealbhadh iad; mar sin mar an céudna dh' amhairc e orra gu léir an déigh dhoibh a bhi air an criochnachadh.

21 Nithear peanas air an duine so air sràidibh a' bhaile, agus far nach bi dùil aig gu 'n glacar e.

22 Eiridh mar so mar an céudna do 'n mhnaoi a dh' fhàgas a còmpanach fein, agus a bheir òighre a steach le neach eile.

23 Oir, an toiseach, bha i eas-ùmhal do lagh an Ti a 's Airde; agus, 'san dara àite, rinn i cron air a companach fein; agus, 'san treas àite, bha i ri sìursachd ann an adhaltranas; agus rug i clànn do dhuine eile.

24 Bheirear a mach do 'n cho'-thionail i, agus nithear géur-rànnsachadh m' a sliochd.

25 Cha ghabh a clànn frèumh, agus cha tabhair a géuga toradh a mach.

26 Fàgaidh i a cùimhne gu bhi mallaichte, agus cha dubhar a masladh a mach.

27 Agus fainichidh iadsan a dh' fhanas nach 'eil nì a 's fearr ann na eagal an Tighearna, agus nach 'eil nì a 's mìllse ann na cùram a ghabhail do àitheantaibh an Tighearna.

28 Is mòr an glòir an Tighearna a leant-

uinn; agus is beatha fhada neach a bhi air fhaotuinn leis.

## CAIB. XXIV.

MOLAIDH gliocas i fein, agus ni i glòir ann am meadhon a sluaigh fein.
2 Fosglaidh i a béul ann an coimhthionail an Ti a 's Airde, agus nì i buaidh-chaithream an làthair a chumhachd.
3 Thàinig mi a mach a béul an Ti a 's Airde, agus chòmhdaich mi an talamh mar nèul.
4 Ghabh mi còmhnuidh ann an ionadaibh àrda, agus tha mo righ-chaithir ann am mèall nèoil.
5 Chuairtich mise a 'm aonar cuairt nèimhe, agus dh' imich mi 'n - iochdar na doimhne.
6 Fhuair mi sealbh ann an tonnaibh na fàirge, agus 'san talamh gu léir, agus anns gach sluagh agus cinneach.
7 Lèo sin gu léir dh' ìarr mi fois: agus cò leis an òighreachd 'san gabh mi còmhnuidh?
8 Mar so thug Crùithear nan uile nithe àithne dhomh, agus thug esan a dhealbh mi fois d' am phàilliun, agus thubhairt e, Biodh t-àite-còmhnuidh ann an Iacob, agus t-òighreachd ann an Israel.
9 Dhealbh e mi o thùs ma 'n robh an saoghal ann, agus cha 'n fhàilnich mi gu bràth.
10 Dh' fhritheil mi 'na làthair 'sa phàilliun naomh; agus mar so dhàingnicheadh ann an Sion mi.
11 Thug e fois domh mar an céudna 'sa bhaile ghràdhach, agus bha mo chumhachd ann an Ierusalem.
12 Agus ann an sluagh urramach ghabh mi frèumh, eadhon ann an cùibhrionn do òighreachd an Tighearna.
13 Bha mi air m' àrdachadh mar shéudar ann an Libanus, agus mar chràobh-cìpruis air beanntaibh Hermoin.
14 Dh' àrdaicheadh mi mar chrann-pàilme ann an Engaddi, agus mar phreas an ròis ann an Ierico, mar chrann-olaidh 'n-achadh taitneach, agus dh'fhàs mi suas mar chraobh-fhèarna ri taobh na h-àibhne.
15 Bha fàile cùbhraidh dhiom mar chaineal agus aspalatus, agus dh' éirich deagh-àile dhiom mar de 'n mhirr a 's fearr, mar ghalbanum, agus onics, agus storacs mhilis, agus mar dheatach na tùise 'sa phaill-iun.
16 Sgaoil mi a mach mo ghéuga mar chraobh-tàirbhint, agus mo ghéuga mar ghéugan urraim agus gràis.
17 Thug mi a mach fàile cùbhraidh mar chrann-fìona, agus tha mo bhlàthan nan toradh urraim agus sàibhreis.
18 Is mise màthair gràidh mhaisich, agus eagail, agus èolais, agus dòchais naoimh: tha mise uime sin, air domh a bhi siorruidh, air mo thabhairt dom' chloinn uile a ta air an ainmeachadh air.
19 Thigibh d' am ionnsuidh, sibhse uile aig am bheil tlachd dhomh, agus lìonaibh sibh fein le mo thoradh.
20 Oir tha mo chuimhne ni 's millse n' a mhil, agus m' òighreachd n' a chìr-mheala.
21 Bithidh iadsan a dh' itheas mi fathast ocrach, agus bithidh iadsan a dh' òlas mi fathast tartmhor.
22 Cha bhi esan a bhios ùmhal domh gu bràth air a chlaoidh, agus cha dean iadsan mearachd a dh' oibricheas tromham.
23 Is iad na nithe sin uile leabhar cùmhnaint an Dé a 's Airde, eadhon an lagh a dh' àithn Maois mar òighreachd do choimhthionailibh Iacoib.
24 Na fàilnichibh a bhi làidir 'san Tighearna; a chum gu 'n dàingnich e sibh, deanaibh greim air: oir is Dia a mhain an Tighearn Uile - chumhachdach, agus a bhàrr airsan cha 'n 'eil Slànuighear eile ann.
25 Tha e a' lìonadh nan uile nithe le a ghliocas, mar Phison agus Tigris ann an àm nam meas ùra.
26 Tha esan a' toirt air an tuigse fàs mòr mar Euphrates, agus mar Iordan 'nàm an fhògharaidh.
27 Bheir esan air teagasg an èolais a bhi mar an solus, agus mar Ghéon 'nàm an fhìon-fhogharaidh.
28 Cha robh èolas iomlan aig a' chéud dhuine oirre; ni mò am faigh an duine deireannach a mach i.
29 Oir tha a smuainte ni 's mò n' an cùan, agus a còmhairlean ni 's doimhne n' an fhàirge mhòir.
30 Thàinig mise mar an céudna a mach mar chaochan o 'n amhainn, agus mar shruth-chlais ann an lios.
31 Thubhairt mi, Uisgichidh mi mo lios a 's fèarr, agus uisgichidh mi gu pailt mo lios-leabadh; agus, féuch, dh' fhàs mo shruthan 'na amhainn, agus dh' fhàs m' amhainn 'na cuan.
32 Bheir mi fathast air teagasg deàlrachadh mar a' mhaidne, agus cuiridh i a solus a mach am fad as.
33 Taomaidh mi fathast teagasg a mach mar fhàisneachd, agus fàgaidh mi e do gach linn gu saoghal nan saoghal.
34 Féuch cha do shaothairich mi air ma shon fein a mhàin, ach air an sonsan uile a ta 'g iarraidh gliocais.

## CAIB. XXV.

RINNEADH maiseach mi ann an tri nithibh, agus sheas mi gu maiseach suas araon an làthair Dhè agus dhaoine:

aonachd bhràthar, gràdh choimhearsnach,
fear agus bean a ta 'còrdadh cuideachd.
2 Tha fuath aig m' anam do thrì ghnè
dhaoine; agus tha mi ro dhiombach air son
am beatha: duine bochd a ta uaibhreach,
duine saibhir a ta 'na bhréugaire, agus
seann adhaltranach a bhi 'na leanabh a rìs.
3 Mar do thionail thu nì sam bith 'nad'
òige, ciamar a gheibh thu nì sam bith 'nad'
aois?
4 O nach maiseach an ni breitheanas do
na dùalaibh glasa, agus èolas a bhi aig
seann daoinibh air comhairle!
5 O nach maiseach gliocas nan daoine
aosmhor, agus tuigse agus comhairle nan
daoine aig am bheil urram!
6 Tha mòran cleachdaidh 'na chrùn do
sheann daoinibh, agus is i an glòir eagal Dé.
7 Chum a bhi sona tha naoi nithe air an
do smuainich mi 'nam' chridhe, agus cuiridh
mi an deicheamh an céill lem' theanga:
Duine aig am bheil toillinntinn 'na shliochd;
agus esan a chaomhnar chum tuiteam a
nàmhaid fhaicinn:
8 Is maith dhàsan a ta chòmhnuidh le
mnaoi aig am bheil tuigse, agus nach do
thuislich le 'theanga, agus nach d' rinn
seirbhis do dhuine ni 's eas-urramaiche na
e fein.
9 Is maith dhàsan a fhuair tuigse, agus
esan a làbhras ann an cluasaibh na muinntir
a dh' éisdeas.
10 O cia mòr esan a ta 'faotuinn gliocais!
gidheadh cha 'n 'eil aon os a cheann air am
bheil eagal an Tighearna.
11 Ach tha gràdh an Tighearna 'dol os
ceann nan uile nithe a thaobh soillseach-
aidh: cò ris a shàmhlaichear, an tì a ni
gréim air?
12 'Se eagal an Tighearna toiseach a
ghràidh; agus 'se creidimh toiseach dlùth-
achaidh ris.
13 (Tabhair domh) plàigh sam bith, ach
plàigh a' chridhe; agus aingidheachd sam
bith, ach aingidheachd boirionnaich;
14 Agus àmhghar sam bith, ach àmhghar
uatha-san aig am bheil fuath dhomh; agus
dìoghaltas sam bith, ach dìoghaltas mo
nàimhdean.
15 Cha 'n 'eil ceann ann os ceann cìnn na
narach; agus cha 'n 'eil fearg ann os ceann
feirge nàmhaid.
16 B' fhearr leam còmhnuidh a ghabhail
maille ri lèomhan agus dràgon, na tigh a
chumail maille ri droch bhoirionnach.
17 Caochlaidhidh aingidheachd boirionn-
aich a gnùis, agus ni e a h-aghaidh dòrcha
mar shac-éudach.
18 Suidhidh a companach a 'm measg a
choimhearsnach; agus an uair a chluinneas
se e bithidh e gu searbh ag osnaich.
19 Tha gach aingidheachd beag an coim-
eas ri aingidheachd boirionnaich; tuiteadh
cùibhrionn a' pheacaich oirre.
20 Amhuil mar a ta a bhi a' streapadh
suas air slighe gainneimh do chosaibh nan
aosda, mar sin tha bean bhrìathrach do
dhuine sèimh.
21 Na tuislich le maise boirionnaich, agus
na miannaich i air son toilinntinn.
22 Tha boirionnach, ma riaraicheas i a
còmpanach, làn corruich, dànadais, agus
mòran maslaidh.
23 Tha droch bhoirionnach a' lughdach-
adh misnich, a' deanamh na gnuise tròm,
agus a' lèonadh a' chridhe. Tha am boir-
ionnach sin nach toir comhfhurtachd d' a
còmpanach 'na àmhghar a' deanamh nan
làmh laga agus nan glùin dìblidh.
24 O 'n bhoirionnach thàinig toiseach a
pheacaidh, agus troipe-san tha sinn uile a
faghail a' bhàis.
25 Na tabhair slighe do 'n uisge; ni mò
bheir thu cead do dhroch bhoirionnach a
bhi 'ruith gu lonach o thigh gu tigh.
26 Mar triall i mar is àill leat, gearr as
od' fheòil i, agus tabhair bann-dealachaidh
dhi, agus leag air falbh i.

## CAIB. XXVI.

IS beannaichte an duine sin aig am bheil
bean shubhailceach; oir bithidh àir-
eamh nan làithean aige da-fhìllte.
2 Tha bean shubhailceach 'na h-aoibhneas
d' a fear-pòsda fein, agus coimhlionaidh e
bliàdhnan a bheatha ann an sìth.
3 Is deagh chuibhrionn bean mhaith, a
bheirear nan cuid dhoibhsan air am bheil
eagal an Tighearna.
4 Cia achd tha duine beartach na bochd,
ma tha cridhe maith aige thaobh an Tigh-
earna, ni e gàirdeachas an còmhnuidh le
gnùis aoibhnich.
5 Tha tri nithe ann air son am bheil mo
chridhe fo eagal, agus air son a' cheithreamh
ni bha mòr uamhann orm; tuaileas baile,
cruinneachadh mòr-chuideachd àimhreitich
r' a chéile, agus casaid bhréige: tha iad sin
uile ni 's miosa 'nam bàs.
6 Ach is bròn cridhe agus àmhghair boir-
ionnach a ta 'g èudach a thaobh boirionn-
aich eile, agus plàigh na teanga a chuirear
an céill do na h-uile.
7 Tha droch bhean 'na cùing a luaisgear
a nùll 'sa nàll; tha esan aig am bheil gréim
oirre, mar neach aig am bheil gréim air
scorpion.
8 Tha bean mhisgeach, agus a bhios dol o
àit gu àite, a' dùsgadh mòr-chorruich, agus
cha chòmhdaich i a nàire fein.
9 Fanaichear striopachas boirionnaich 'na
sealladh àrd, agus ann an rosgaibh nan sùl
aice.
10 Ma tha do nighean gu 'n nàire, cùm

gu teann a steach i, air eagal gu 'm mìll i i
fein le barrachd saorsa.
11 Dean faire os ceann na sùla dàna; agus
na biodh iongantas ort ged a chiontaicheas
i 'nad' aghaidh.
12 Fosglaidh i a béul, mar fhear-turais
tartmhor, an uair a thachair tobar air, agus
òlaidh si as gach uisge 'na fochair: ri taobh
gach callaidh suidhidh i sios, agus do gach
saighead fosglaidh i a dòrlach.
13 Tha deagh ghìulan mnà 'na aoibhneas
d' a còmpanach, agus cuiridh a crionnachd
sàill air a chnàmhaibh.
14 Tha boirionnach tosdach agus gràdh-
ach 'na tiodhlac o 'n Tighearna; agus cha 'n
'eil ni co luachmhor ann na ìnntinn air a
deagh theagasg.
15 Tha bean dhìleas agus nàrach 'na gràs
da fhìllte, agus tha 'n ìnntinn stuama aice
os ceann luach.
16 Mar a' ghrìan an uair a dh' éireas i
ann an àirde nèimhe; mar sin tha maise na
deagh mhnà ann an riaghladh a tighe.
17 Mar an solus soilleir anns a' chòinnleir
naomha; mar sin tha maise na gnùise ann
an aois abuich.
18 Mar a ta na puist òir anns na socaibh
àirgid; mar sin tha na cosan àluinn le
cridhe seasmhach.
19 A mhic, gléidh blàth na h-aois agad
fallain; agus na tabhair do neart do choig-
rich.
20 An uair a gheibh thu sealbh thorail
air feadh an fhearainn air fad, cuir e led'
shìol fein, ag earbsadh ri maitheas do stuice.
21 Mar sin bithidh do shliochd a dh'fhàg-
as tu air am mèudachadh, air doibh dòchas
a bhi aca 'nan deagh bhreith.
22 Measar striopach mar smugaid; ach tha
bean-phòsda mar dhàingneach an aghaidh a
bhàis d' a còmpanach fein.
23 Tha droch bhoirionnach air a toirt
mar chùibhrionn do dhroch dhuine; ach
tha boirrionnach diadhaidh air a toirt do 'n
tì sin air am bheil eagal an Tighearna.
24 Ni boirionnach eas-ionraic tàir air
nàire: ach cuiridh bean ionraic urram air
a fear.
25 Measar bean gu 'n nàire mar chù: ach
bithidh eagal an Tighearna oirre-sa a ta
gnùis-nàireach.
26 Measar am boirionnach sin glic a 'm
measg nan uile a ta 'cur urraim air a comp-
anach; ach measar ise a ta 'cur eas-urraim
air 'na h-uaill fein an-diadhaidh am measg
nan uile.
27 Rànnsaichear a mach boirionnach àrd-
ghuthach agus càineach chum na nàimh-
dean fhògradh air falbh.
28 Tha dà ni ann a ta 'cur bròin air mo
chridhe, agus cuiridh an treas ni corruich
orm; Fear-cogaidh a' fulang bochdainn;
agus daoine aig am bheil tuigse nach 'eil
air an leantuinn; agus neach a philleas o
fhìreantachd chum a' pheacaidh; tha 'n
Tighearna ag ullachadh a leithid sin do
neach air son a' chlaidheimh.
29 Is ann air éigin a chumas ceannaich e
fein o mhearachd; agus cha saorar fear-
paca o 'n pheacadh.

## CAIB. XXVII.

PHEACAICH mòran air son neoni;
agus tionndaidhidh esan a ta an tòir
air pailteas a shùilean air falbh.
2 Mar a dh' fhanas tarrag daingean eadar
cheanglaichean nan clach; mar sin mairidh
am peacadh daingean eadar ceannachadh
agus reiceadh.
3 Mar gléidh duine e fein gu dichiollach
ann an eagal an Tighearna, tilgear a thigh
gu h-ealamh bun os ceann.
4 Mar a dh' fhanas am fuighleach an uair
a dh' fhasganas neach le guit; ceart mar
sin truaillidheachd duine 'na chòmhradh.
5 Dearbhaidh an àmhuinn soithichean a'
chriadhadair; mar sin tha dearbhadh duine
'na réusonachadh.
6 Leigidh am meas a rís ma dh' ullaich-
eadh a' chraobh; mar sin tha còmhradh na
h-ùaill ann an cridhe an duine.
7 Na mol duine sam bith mu 'n cluinn
thu labhairt e; oir is i so déuchainn nan
daoine.
8 Ma leanas tu fireantachd, nì thu gréim
oirre, agus cuiridh tu umad i, mar thrusgan
fàda àluinn.
9 Dlùthaichidh na h-eòin ri 'n leithid
fein; mar so pillidh an fhìrinn d' an ionn-
suidh-san a chleachdas i.
10 Mar a nì an leòmhan feall-fholuch air
son na creich; mar sin nì am peacadh d' an
taobh-san a ta deanamh aingidheachd.
11 Tha còmhradh duine diadhaidh an
còmhnuidh a réir gliocais; ach tha amadan
a' caochladh mar a' ghealach.
12 Ma tha thu am measg nan amaideach,
gabh beachd air an ùine; ach bi-sa an
còmhnuidh am measg mhuinntir na tuigse.
13 Tha còmhradh nan amadan farannach,
agus is i an spòrs drùis a' pheacaidh.
14 Bheir còmhradh an tì a ta ri mòran
mhionnan air an fholt seasamh suas; agus
bheir an tuasaidean air neach a chluasan a
dhruideadh.
15 Is dòrtadh fola strith nan uaibhreach,
agus tha an cùl-chàineadh doilghiosach do
'n chluas.
16 Tha esan a gheibh a mach nithe dìomhra
a' càll a chreideis; agus cha 'n fhaigh e gu
bràth caraid a réir inntinn fein.
17 Gràdhaich do charaid, agus bi dìleas
da; ach ma leigeas tu ris a nithe dìomhra,
na lean ni 's mò 'na dhéigh.

18 Oir mar a mhìll duine a nàmhaid, mar
sin chàill thu gràdh do choimhearsnaich.
19 Mar neach a leigeas le èun dol a mach
as a làimh, mar sin leig thu led' choimh-
earsnach dol air falbh, agus cha 'n fhaigh
thu e a rìs.
20 Na lean 'na dhéigh ni 's mò, oir tha e
tuilleadh 's fad as; tha e mar earb air faot-
uinn as an lìon.
21 A thaobh leòin, féudar a cheangladh
suas; agus an déigh càinidh féudaidh réite
a bhi air deanamh: ach tha 'n neach sin
gu 'n dòchas a dh' innseas nithe dìomhra.
22 Tha esan a phriobas leis na sùilibh a'
deanamh an uilc; agus teichidh esan aig
am bheil eòlas air a mach uaith.
23 An uair a ta thu a' làthair, làbhraidh
e gu milis, agus bithidh tlachd aige dod'
bhriathraibh: ach aig an deireadh casaidh
e a bhéul, agus ni e tàir air do chòmhradh.
24 Thug mi fuath do iomadh nì, ach cha
tug do nì sam bith mar dhàsan; oir bheir
an Tighearna fuath dha.
25 Esan a thilgeas clach gu h-àrd tilgidh
se i air a cheann fein; agus ni buille meall-
tach lotan.
26 Esan a chladhaicheas slochd tuitidh e
ann; agus esan a shuidheacheas ribe glacar
ann e.
27 Esan a ni droch-bheirt, tuitidh e air,
agus cha bhi fios aige cia as da.
28 Thig fanoid agus masladh o na h-
uaibhrich: agus bithidh dioghaltas, mar
leòmhan, ann am feàll-fholuch air an son.
29 Glacar iadsan anns an ribe a ni gàird-
eachas ri tuiteam nam firean; agus cnàmh-
aidh dòruinn iad mu 'm faigh iad bàs.
30 Tha eadhon mi-rùn agus corruich, 'nan
gràineileachdan; agus gheibh an duine
peacach iad le chéile.

## CAIB. XXVIII.

ESAN a nì dioghaltas gheibh e diogh-
altas o 'n Tighearna, agus cumaidh e
gu cìnnteach a pheacanna (air chùimhne).
2 Maith dod' choimhearsnach an dochunn
a rinn e ort, mar sin maithear mar an céudna
do pheacanna fein an uair a ni thu ùrn-
uigh.
3 Tha fuath aig aon duine do dhuine eile,
agus am bheil e 'g iarraidh maitheanais o 'n
Tighearna?
4 Cha nochd e tròcair do dhuine, a ta
cosmhuil ris fein; agus am bheil e 'g iarr-
aidh maitheanais air son a pheacanna fein?
5 Ma thàrmaicheas esan fuath nach 'eil
ach 'na fheòil, cò a ghuidheas air son maith-
eanais d' a pheacannaibh?
6 Cuimhnich do chrioch fein, agus sguir-
eadh fuath; (cùimhnich) truaillidheachd
agus bàs, agus bi seasmhach 'sna h-àitheant-
aibh.
7 Cùimhnich na h-àitheanta, agus na
nochd mi-rùn dod'choimhearsnach: (cùimh-
nich) co'-cheangal an Ti a 's Airde, agus
smèid air aineolas.
8 Seachainn àimhreite, agus lughdaichidh
tu do pheacanna: oir dùisgidh duine allaidh
còmhstrith.
9 Ni duine peacach càirdean mi-fhois-
neach, agus togaidh e connsachadh 'nam
measg-san a ta ann an sìth.
10 A réir stuth an teine, mar sin loisgidh
e; agus a réir neirt duine, mar sin a ta a
chorruich; agus a réir a shàibhreis éiridh
'fhearg suas; agus mar a 's treasa iadsan a
ta connsachadh, is ann a 's mò a lasas iad
suas.
11 Lasaidh còmhstrith ghrad teine; agus
dòrtaidh grad-chogadh fuil.
12 Ma shéideas tu an t-srad, loisgidh e;
ma thilgeas tu smugaid air, smàlar as e;
agus thig iad sin le chéile as do bhéul.
13 Mallaich fear na cogarsaich agus na
teanga dà-fhìllte; oir sgrios iad sin mòran
a bha aig sìth.
14 Chuir an teanga cùl-chàineach mòran
ann an trioblaid, agus dh' fhuadaich i iad o
chinneach gu cinneach: leag i sios bailte
làidire, agus thilg i bun os ceann tighean
dhaoine mòra.
15 Thilg an teanga cùl-chàineach a mach
boirionnaich shubhailceach, agus thug i an
saothair fein uatha.
16 Ge b' e a dh' éisdeas rithe cha 'n fhaigh
e fois, agus cha thàmhaich e gu siochail.
17 Ni buille na sgiùrsa comharan 'san
fhèoil: ach brisidh buille na teanga na
cnàmhan.
18 Thuit mòran le faobhar a' chlaidh-
eimh; ach cha do thuit na h-uiread a 's leis
an teanga.
19 Is maith dhàsan a ta air a dhionadh
uaipe, agus nach deachaidh troimh a nimhe;
nach do tharruing a cùing, agus nach do
dhàingnicheadh 'na ceanglaibh.
20 Oir is cùing iaruinn a cùing, agus is
cùibhrichean umha a cuibhrichean.
21 Is droch bhàs a bàs-sa, b' fhearr an
ùaigh na e.
22 Cha bhi uachdaranachd aice thairis
orra-san air am bheil eagal Dé, ni mò a
loisgear iad leis an lasair aice.
23 Tuitidh iadsan ìnnte a thréigeas an
Tighearn; agus lasaidh i annta, agus cha
mhùchar i; cuirear da 'n ionnsuidh i mar
leòmhan, agus ithidh i suas iad mar an
lìopard.
24 Faic gu 'n dàingnich thu do sheilbh mu
'n cuairt le droighinn, agus gu 'n ceangal
thu suas t-àirgiod agus t-òr.
25 Agus cothromaich do bhriathra air a'
mheigh, agus dean dorus agus dealan air
son do bhéil.

26 Féuch nach sleamhnaich thu leatha, air
eagal gu 'n tuit thu 'na fhianuis - san a ta
ann am feàll-fholuch.

## CAIB. XXIX.

BHEIR an tì a ta tròcaireach an iasad
d' a choimhearsnach; agus gléidhidh
esan na h-àitheantean a neartaicheas a làmh.
2 Tabhair an ìasad dod' choimhearsnach
'nàm 'fhéuma, agus ioc dod'choimhearsnach
a rìs 'nàm iomchuidh.
3 Gléidh t' fhocal, agus buin gu dìleas
ris, agus gheibh thu an còmhnuidh an ni
sin a ta féumail duit.
4 Mheas mòran, an nì sin a thugadh an
iasad dhoibh, mar ni a fhuaradh, agus chuir
iad gu trioblaid an dream a chuidich leò.
5 Gus am faigh e, pògaidh e làmh duine;
agus air son àirgid coimhearsnaich làbh-
raidh e gu h-ùmhal; ach an uair bu chòir
da iocadh, ni e dàil, agus labhraidh e briath-
ra dòruinn, agus nì e gearan mu 'n àm.
6 Ma théid a' chùis leis, gheibh e air éigin
an dara leth, agus measaidh e mar gu 'm
faigheadh se e; ach mar téid, chùm e 'airg-
iod fein uaith, agus dh' fhàs e 'na nàmhaid
dha gu 'n aobhar: iocaidh e dha le mionn-
aibh agus le càineadh; agus an àit urraim
iocaidh e dha masladh.
7 Air an aobhar sin dhiùlt mòran iasad a
thoirt seachad air son droch dheanadais
dhaoine eile, air eagal gu 'm meallar iad.
8 Gidheadh dean foighidinn ri duine ann
an staid bhochd, agus na cuir dàil ann an
tròcair a nochdadh dha.
9 Cuidich am bochd air sgàth na h-àithne,
agus na tionndaidh air falbh e air sgath na
bochduinn aige.
10 Càill t-airgiod air sgàth do bhrathar
agus do charaid, agus na leig leis méirgeadh
fo chloich gu bhi air a chàll.
11 Taisg suas t-ionmhas fein a réir àith-
eantan an Ti a 's Airde, agus bheir e barr-
achd buannachd dhuit n' an t-òr.
12 Druid suas déirce 'nad' thighibh-tasg-
aidh; agus saoraidh e thu o gach àmhghar.
13 Cogaidh e air do shon an aghaidh do
naimhdean ni's fearr na sgiath chumhachd-
ach agus sleagh làidir.
14 Tha duine ionraic'na urras d'a choimh-
earsnach: agus esan a ta dàna tréigidh se e.
15 Na dichuimhnich càirdeas t-urrais fein;
oir thug se a bheatha fein air do shon.
16 Tilgidh peacach sios deagh staid an
urrais aige:
17 Agus fàgaidh esan aig am bheil ìnntinn
mhi-thàingeil esan (ann an cunnart) a
shaor e.
18 Mhìll an t-urras mòran a thaobh an
deagh chotach, agus chrath se iad mar
thonn na fairge: dh' fhògair e daoine
cumhachdach o 'n tighibh fein, air chor is
gu 'n deachaidh iad air chuairt am measg
chinneach coimheach.
19 Tuitidh duine aingidh a' briseadh àith-
eantan an Tighearna ann an urras; agus
tuitidh esan ann an cùisibh lagha a ghabh-
as os làimh agus a leanas gnothuichean
dhaoine eile air son buannachd.
20 Cuidich do choimhearsnach a réir do
chomais, agus thoir an aire nach tuit thu
fein air an dòigh chéudna.
21 Is iad uisge, agus aran, agus éudach,
agus tigh a chòmhdachadh nàire, nithe àr-
aidh na beatha.
22 Is fearr beatha duine bochd ann am
bothain suarach, na lòn taitneach ann an
tigh neach eile.
23 Biodh e mòr no beag, fan toillichte,
chum nach cluinn thu masladh do thighe.
24 Oir is truagh a bheatha a bhi dol o
thigh gu thigh: oir far an coigreach thu,
cha 'n fhéud thu do bhéul fhosgladh.
25 Bheir thu aoidheachd, ni thu cuirm,
agus cha 'n fhaigh thu tàing: os barr,
cluinnidh tu briathra searbha.
26 Thig, a choigrich, agus deasuich bòrd,
agus beathaich mi leis na bheil deas agad.
27 Thoir thusa, a choigrich, àite do dhuine
urramach; tha mo bhrathair a' teachd a
ghabhail còmhnuidh, agus tha féum agam
air mo thigh fein.
28 Tha na nithe sin doilghiosach do dhuine
na tuigse; gearan a thaobh àite-tighe, agus
achmhasan an fhir-iasaid.

## CAIB. XXX.

ESAN aig am bheil gràdh da mhac,
bheir e gu minic air an t-slat a
mhothuchadh, chum gu 'm bi aoibhneas aig
ann mu dheireadh.
2 Esan a smachdaicheas a mhac bithidh
toilinntinn aige ann, agus ni e gàirdeachas
da thaobh am measg a luchd-eòlais.
3 Esan a theagaisgeas a mhac cuiridh e
dorran air an nàmhaid; agus am measg a
chàirde ni e gàirdeachas ann.
4 Ged a gheibh 'athair bàs, gidheadh tha
e mar nach bàsaicheadh e; oir dh' fhàg e
'na dhéigh aon cosmhuil ris fein.
5 An uair bu bhèo dha, chunnaic se e agus
ghabh e toilinntinn ann; agus an uair bu
bhàs da, cha robh e fo bhròn.
6 Dh' fhàg e fear-dìoghaltais na dhéigh
an aghaidh a nàimhdean, agus fear a dh'
ath-dhìolas càirdeas d' a luchd-dàimhe.
7 Esan a ni tuilleadh 's chòir deth mhac
fein ceanglaidh e suas a chréuchda: agus
bithidh innigh fein fo thrioblaid air son
gach gearain.
8 Fàsaidh each nach do bhriseadh ceann-
laidir; agus fasaidh leanabh a dh' fhàgadh
leis fein rasgach.
9 Tàlaidh do leanabh, agus cuiridh e eagal

ort; dean cluich ris, agus bheir e air truime
teachd ort.
10 Na dean gàire maille ris, air eagal
gu' m faigh thu bròn leis, agus gu' n cas
thu t-fhiacla ma dheireadh.
11 Na toir saorsa idir dha 'na òige, agus
na aontaich le 'amaideachd.
12 Lùb sios a mhuineal an uair a ta e
òga, agus buail air an taobh e am feadh is
leanabh e, air eagal gu' m fàs e rag-mhuin-
ealach, agus gu' m bi e eas-ùmhal duit,
agus gu' n toir e àmhghar air do chridhe.
13 Smachdaich do leanabh, agus cùm ri
saothair e, air eagal gu' n toir a dhroch
giùlan òilbheum dhuit
14 Is fearr am bochd, air da a bhi làidir
agus fallain 'na shlàinte, na duine saibhir a
ta air a chlaoidh 'na choluinn.
15 Tha slàinte agus deagh chor na coluinn
os ceann gach òir, agus coluinn laidir os
ceann beartais do-àireamh.
16 Cha' n 'eil sàibhreas ann a' s fearr na
coluinn fhallain, na aoibhneas ann os ceann
aoibhneis a' chridhe.
17 Is fearr am bàs na beatha shearbh, no
tinneas buan.
18 Tha nithe mìllse air an taomadh air
béul dùinte, mar mhìasa lòin air an suidh-
eachadh air uaigh.
19 Ciod am féum ann an ìobairt do ìo-
dhol? oir cha' n ith e, ni mo a ghabhas e
fàile; mar sin tha esan air am bheil an
Tighearna a' deanamh géur-leanmhuinn.
20 Tha e' faicinn le shùilibh agus ag
osnaich, mar chàillteanach a' pògadh òighe,
agus a' deanamh osnaidh.
21 Na toir thairis t-ìnntinn do thruime,
agus 'nad' chomhairle fein na cuir thu fein
fo àmhghair.
22 'Se aoibhneas a' chridhe beatha an
duine, agus tha toilinntinn duine a' sìneadh
a mach a làithean.
23 Gràdhaich t-anam féin, agus thoir
comhfhurtachd dod' chridhe, cuir àmhghar
fad air falbh uait: oir chuir àmhghar
mòran gu bàs, agus cha' n 'eil buannachd
ann.
24 Ni farmad agus corruich a' bheatha
goirid, agus bheir cùram an aois roimh 'n
àm.
25 Bithidh cùram air cridhe aoibhneach
agus maith mu lòn agus cuid.

## CAIB. XXXI.

THA bhi 'deanamh faire air son beartais
a' cnàmhadh na feòla, agus fuadaich-
idh a chùram an codal air falbh.
2 Cha leig cùram faireil le duine codal a
dheanamh, ceart mar a bhriseas tròm-
éuslaint an codal.
3 Tha' n duine beartach ri mòran saoith-
reach ann a bhi 'cur sàibhreis r' a chéile;
agus an uair a ghabhas e tàmh, lionar e le
a mhàlltachd fein.
4 Tha' n duine bochd ri saothair 'na staid
bhochd; agus an uair a sguireas e, tha e
fathast féumach.
5 Cha' n fhìreanaichear esan aig am bheil
gràdh do' n òr, agus esan a leanas truaill-
idheachd gheibh e ni' s leòir di.
6 Bha' n t-òr 'na sgrios do mhòran, agus
bha am milleadh aca a làthair.
7 Is ceap-tuislidh e dhoibh-san a ta 'g
ìobradh dha, agus glacar gach amadan leis.
8 Is beannaichte an duine beartach a
gheibhear gu' n chron, agus nach deachaidh
an tòir air an òr.
9 Cò e? agus their sinn gur beannaichte
e: oir rinn e nithe miorbhuileach am measg
a shluaigh.
10 Cò air an do chuireadh déuchainn le
sin, agus a fhuàradh iomlan? an sin dean-
adh e uaill. Cò a dh' fhéudadh òilbheum
a thoirt, agus nach tug òilbheum? no an
t-olc a dheanamh, agus nach d' rinn e?
11 Dàingnichear a chuid, agus cuiridh an
coimhthionail an céill a dhéirce.
12 Ma ni thu suidhe aig bòrd fialaidh, na
bi gionach aige, agus na abair, Tha mòran
lòin air.
13 Cùimhnich gur droch ni sùil àingidh:
agus ciod a dhealbhadh ni' s miosa na sùil?
uime sin ni i caoidh air son gach aobhair.
14 Na sìn do làmh ge b' e àit anns an
seall i, agus na spàrr i maille ris 'san t-
soitheach.
15 Thoir breith air do choimhearsnach
ad' réir fein; agus bi suàirc air gach doigh.
16 Ith, mar thigeadh do dhuine a dhean-
amh, na nithe a chuirear romhad; agus na
geòc, air eagal gu' m fuàthaichear thu.
17 Sguir air thoiseach air sgath deagh-
bhéus; agus na bi do-shàsuchadh, air
eagal gu'n toir thu òilbheum.
18 An uair a shuidheas tu a' m measg
mhòrain, na sìn a mach do làmh air
thoiseach air càch.
19 Is beag a dh' fhòghnas do dhuine air
am bheil deagh àrachadh; agus cha tar-
ruing e'anail gu goirid air a leabaidh.
20 Thig tròm-chodal o itheadh cùims-
each; éiridh e gu moch, agus tha a thuigse
maille ris; ach tha àmhghar na faire, agus
corruich, agus pianta na brònn, maille ris-
san nach sàsaichear.
21 Agus ma chuireadh éigin ort itheadh,
éirich, rach a mach, dean tilgeadh, agus
gheibh thu fois.
22 A mhic, éisd rium, agus na dean tàir
orm, agus ma dheireadh gheibh thu mar a
thubhairt mi riut; 'nad' oibribh air fad
dean cabhag, air chor is nach tig tinneas
idir a' d' ionnsuidh.
23 Ge b' e a ta fiàlaidh le 'lòin, labhraidh

daoine gu maith uime; agus creidear iom-
radh air a dheagh bheanachas-tighe.
24 Ach ni am baile uile gearan 'na
aghaidh-san tha 'na spiocair mu lòin; agus
cha chuirear an teagamh deàrbhanna a
spiocaireachd.
25 Na nochd do thrénbhantas le fìon; oir
mhìll fìon mòran.
26 Dearbhaidh an àmhainn, le tumadh,
am faobhar; mar sin am fìon cridheachan
nan uaibhreach, le misge.
27 Tha am fìon co maith ri beatha do' n
duine, ma dh' òlar le measarrachd e: ciod
i a' bheatha a ta aig duine uime sin as
éugais fìona? oir rinneadh e a dheanamh
dhaoine sona.
28 Bheir fìon, gu riaghailteach air òladh,
agus 'nàm iomchuidh, aoibhneas do' n
chridhe, agus sùilbhearachd do' n ìnntinn:
29 Ach bheir fìon air a ghabhail ann an
tomhas tuilleadh's mòr, searbhadas ìnntinn,
le h-àimhreite agus còmhstrith.
30 Mèudaichidh misge corruich amadain
gus an dean e cron: lughdaichidh e neart,
agus ni e lotan.
31 Na cronaich do choimhearsnach aig an
fhìona, agus na dean tàir air 'na chridh-
ealas: na labhair briathra tàireil ris, agus
na sàruich e le bhi 'ga cho'-éigneachadh
(gu òl.)

## CAIB. XXXII.

MA nithear thu 'nad' uachdaran (cuirme)
na tog thu fein suas, ach bi 'nam
measg mar aon do chàch; gabh ro-chùram
diubh, agus mar sin suidh sios.
2 Agus an uair a chriochnaicheas tu do
dhréuchd uile, gabh t-àite fein, chum gu'm
bi thu subhach maille riu, agus gu 'm
faigh thu coron air son deagh-ullachaidh
na cùirme.
3 Labhair, thusa a's sine, oir thig sin
duit, ach le breitheanas fallain; agus na
bac cèol.
4 Na tàom a mach briathra far am bheil
fear-ciùil; agus na nochd gliocas an an-
àm.
5 Tha co-shéirm ciùil ann an fleadh an
fhìona cosmhuil ri sèul carbuncuil air a
suidheachadh ann an òr.
6 Mar shéul emerailt air a suidheachadh
ann an obair òir, mar sin tha fonn a' chiùil
le fìon blasda.
7 Labhair, òganaich, ma bhios féum ort;
agus dean air éigin e an uair a dh' iarras
ort dà uair e.
8 Biodh do chòmhradh goirid, a' filleadh
a stigh mòrain ann am beagan bhriathar;
bì mar neach aig am bheil còlas, agus an
déigh sin a chumas a theanga.
9 Ma bhios tu am measg dhaoine mòra,
na dean thu fein co-ionnan riu; agus an
uair a bhios seanairean ann an àite, na
gnàthaich mòran bhriathar.
10 Roimh an tàirneanach théid an deal-
anach; agus roimh dhuine nàrach théid
deagh-ghean.
11 Eirich suas gu moch, agus na bi air
deireadh; ach faigh dhachaidh gu' n dàil.
12 An sin gabh do shùgradh, agus dean
mar is àill leat, ach na peacaich le còmh-
radh uaibhrich.
13 Agus air son nan nithe sin beannaich
esan a dhealbh thu, agus a lion thu le a
nithibh maithe.
14 Gheibh esan air am bheil eagal an
Tighearna a theagasg; agus gheibh iadsan
a dh' iarras e gu moch a chaoimhneas.
15 Esan a dh' iarras an lagh lionar leis e:
ach air son sin bithidh diomb air a' cheal-
gair.
16 Gheibh iadsan breitheanas air am bi
eagal an Tighearna, agus lasaidh iad cear-
tas mar sholus.
17 Cha ghabh duine peacach achmhasan,
agus gheibh e leisgeul a réir a thoil fein.
18 Bithidh duine na còmhairle tuigseach;
ach cha bhi duine coimheach agus uaibh-
reach air a thaisleachadh le h-eagal, eadhon
an uair a rinn e nithe leis fein gu' n
chòmhairle.
19 Na dean ni sam bith gun chòmhairle;
agus air duit a dheanamh, na gabh aith-
reachas.
20 Na rach air slighe air am féud thu
tuiteam, agus na tuislich am measg nan
clach.
21 Na bi dàna air slighe réidh.
22 Agus bi air t-fhaiceall roimh do
chlòinn fein.
23 Anns gach deagh ghniomh earb ri t-
anam fein; oir is e so gléidheadh nan
àitheanta.
24 Bheir esan a chreideas anns an Tigh-
earna géill do na h-àitheantaibh; agus
cha' n éirich ni's miosa dàsan a dh' earbas
as.

## CAIB. XXXIII.

CHA' N éirich olc dhàsan air am bheil
eagal an Tighearna; ach ann am
buaireadh saoraidh se e eadhon a rìs.
2 Cha' n 'eil fuath aig duine glic do' n
lagh; ach tha esan a ta 'na chealgair an sin
mur lùing ann an doininn.
3 Earbaidh duine na tuigse ris an lagh;
agus bithidh an lagh dìleas da mar fhios-
aiche.
4 Deasaich na làbhras tu, agus mar sin
éisdear riut; agus ceangail suas còlas, agus
an sin thoir freagradh seachad.
5 Tha cridhe nan amaideach mar roth na
cartach, agus tha a smuainte mar aisil
ghluasadach.

6 Tha àigeach mar charaid fochaideach;
tha e a' sitirich fodh gach neach a shuidheas
air.
7 Ca' r son a bheir aon là barrachd air là
eile, an uair a ta solus gach latha 'sa
bhliàdhna a' teachd o' n ghréin?
8 Le èolas an Tighearna bha iad air an
comharachadh; agus dh' atharraich e tràth-
anna agus féiltean.
9 Rinn e cuid dhiùbh 'nan làithibh mòra,
agus naomhaich se iad, agus rinn e cuid
dhiùbh nan làithibh cumanta.
10 Agus thàinig na h-uile dhaoine as an
talamh, agus dhealbhadh Adhamh de' n
duslach,
11 Ann am mòran eòlais roinn an Tigh-
earn iad, agus rinn e an sligheanna éug-
samhla.
12 Bheannaich agus dh' àrdaich e cuid
diùbh, agus cuid diùbh naomhaich e, agus
chuir e am fagus da fein: ach cuid diùbh
mhallaich e agus thug e gu h-iosal iad,
agus thilg e as an àitibh iad.
13 Mar a ta a' chriàdh ann an làimh a'
chrìadhadair, 'ga cumadh a réir a thoile;
mar sin tha' n duine 'na làimh-san a
dhealbh e, a thabhairt doibh mar is àill leis.
14 Tha maith air a chur an aghaidh an
uilc, agus beatha an aghaidh a bhàis; mar
sin tha' n duine diadhaidh an aghaidh a'
pheacaich; agus am peacach an aghaidh an
duine dhiadhaidh.
15 Mar so seall air uile oibribh an Ti a' s
Airde; agus tha iad araon dithis agus
dithis, an t-aon an aghaidh an aoin eile.
16 Dhùisg mi suas air deireadh air na
h-uile, mar neach a' tional an déigh luchd-
tionail nan dearc-fiona; le beannachd an
Tighearna rinn mi buannachd, agus lion
mi m' amar-fiona mar fhear-tional nam
fion-dhearc.
17 Smuainich nach do shaothraich mi air
mo shon fein a mhàin, ach air an sonsan
uile a ta 'g ìarraidh èolais.
18 Eisdibh rium, O sibhse a dhaoine mòra
an t-sluaigh; agus cluinnibh le' r cluasaibh,
sibhse a riaghlairean a' choimh-thionail;
19 Na tabhair dod' mhac agus dod'
mhnaoi, dod' bhràthair agus dod' charaid,
cumhachd thairis ort am feadh is beò thu,
agus na toir do chuid do neach eile; air
eagal gu'n gabh thu aithreachas, agus gu' n
iarr thu an ni céudna a rìs.
20 Fhad's is bèo thu, agus a ta anail ann-
ad, na toir thu fein thairis do neach sam
bith.
21 Oir is fearr gu' m biodh do chlann 'gad
iarraidh, na gu' n seasadh tusa air son an
suairceis.
22 Ann ad' oibribh gu léir cùm an uach-
daranachd agad fein: na fàg smal air t-
urram fein.



23 Aig an àm 'san criochnaich thu do
làithean, agus 'san tig crioch do bheatha,
roinn t-òighreachd fein.
24 Tha connlach, slat, agus uallaichean
air son na h-asail; agus tha aran, smach-
dachadh, agus obair, air son seirbhisich.
25 Ma chuireas tu do sheirbhiseach a
dh' obair, gheibh thu fois; ach ma dh' fhàg-
as tu diomhanach e, iarraidh e saorsa.
26 Lùbaidh cùing agus nasg a' mhuin-
eal; mar sin tha piantan agus truaighean
do' n droch sheirbhiseach.
27 Cuir a dh' obair e, nach bi e diomhan-
ach; oir teagaisgidh diomhanas mòran
uilc.
28 Cuir a dh' obair e, mar a ta freagarr-
ach air a shon; mar bi e ùmhal, cuir
cùibhrichean ni' s truime air.
29 Ach na bi ro shearbh air neach sam
bith; agus gu'n deagh-thuigse na dean
dad.
30 Ma tha seirbhiseach agad, biodh e
dhuit mar thu fein, do bhrigh gu'n do
cheannaich thu le luach e.
31 Ma tha seirbhiseach agad, buin ris
mar bhràthair; oir tha féum agad air, mar
air t-anam fein: ma bhuineas tu gu h-olc
ris, agus gu' n teich e uait, c' àit an téid thu
'ga iarraidh?

## CAIB. XXXIV.

THA dòchais duine gu' n tuigse faoin
agus mealltach; agus àrdaichidh
bruadairean na h-amadana.
2 Ge b' e aig am bheil sùim do bhruadair-
ibh, tha e cosmhuil ris-san a ta 'glacadh
faileis, agus a' leantuinn na gaoithe.
3 Is e sealladh nam bruadar coslas aoin
ni ri ni eile, eadhon mar àogas gnùise ri
gnùise.
4 Ciod a nithear glan o ni a ta néo-ghlàn?
agus ciod an fhìrinn a thig a' ni a ta neo-
fhior?
5 Tha fiosachdan, agus drùidheachdan,
agus bruadairean diomhain; agus tha an
cridhe a' smuaineachadh, mar chridhe mnà
ri saothair.
6 Mar bi iad air an cur o' n Ti a' s Airde
'nad' fhiosrachadh, na suidhich do chridhe
orra.
7 Oir mheall bruadairean mòran, agus
dh' fhàilnich iad a chuir an dòchas ann-
ta.
8 Gheibhear an lagh iomlan as éugais
nam bréug; agus is iomlanachd gliocas
do'n bhéul dhìleas.
9 Tha fìos aige-san a chaidh air turas air
mòran nithibh; agus cuiridh esan aig am
bheìl mòran cleachdaidh gliocas an céill.
10 Cha' n aithne dhàsan aig nach 'eil
cleachdadh a' bheag: ach tha esan a rinn
siubhal làn tuigse.

11 An uair a chaidh mi air turas chunnaic
mi mòran nithe; agus tha mi a tuigsinn
barrachd na 's urrainn mi chur an céill.
12 Bha mi gu minic an cunnart a' bhàis;
gidheadh a thaobh nan nithe sin shaoradh
mi.
13 Bithidh an spiorad-san bèo air am
bheil eagal an Tighearna; oir tha an dò-
chas aca ann-san a ta 'gan saoradh.
14 Cha bhi an ti air am bheil eagal an
Tighearna fo eagal, ni mò a bhios geilt air;
oir is esan a dhòchas.
15 Is beannaichte anam an ti air am bheil
eagal an Tighearna: cò ris am bheil e ag
amharc? agus cò e a neart?
16 Oir tha sùilean an Tighearna orra-san
aig am bheil gràdh dha; is esan an dìon
mòr aca, agus an teàrmunn làidir, dìdean
o 'n teas, agus sgàile o 'n ghréin aig meadh-
on là, gleidheadh o thuisleachadh, agus
còmhnadh o thuiteam.
17 Togaidh e suas an t-anam, agus sòill-
sichidh e na sùilean: bheir e slainte, beatha,
agus beannachd.
18 An tì a dh' ìobras ni a fhuàradh gu
dochaireach, bithidh a thabhartas nèonach;
agus cha ghabhar tiodhlaca dhaoine éucoir-
each.
19 Cha 'n 'eil an Ti a 's Airde toilichte le
tabhartasaibh nan aingidh; ni mò am bheil
e ann sìth a thaobh a' pheacaidh le lion-
mhorachd nan tabhartas.
20 Ge b' e a bheir tabhartas a' cuid nam
bochd, tha' e' deanamh mar neach a ta
'màrbhadh a' mhic roimh shùilean an athar.
21 'Se aran nam féumach am beatha fein;
is duine fuilteach a mheàll sin uaith.
22 Tha esan a bheir air falbh beatha a
choimhearsnaich 'ga mhàrbhadh; agus is
fear-dòrtaidh fola an tì a mheallas an cos-
naiche a' dhuais fein.
23 An uair a thogas aon neach, agus a
leagas neach eile sios, ciod a bhùanachd a
ta aca ach saothair?
24 An uair a ta a h-aon ri ùrnuigh, agus
aon eile ri mallachadh, cò aca ris an éisd an
Tighearna r' a ghuth?
25 Esan a dh' ionnlaideas e fein an déigh
beanachd ri còrp màrbha, ma bheanas e
dha a rìs, ciod am féum a ta 'na ionnlad?
26 Dìreach mar sin tha 'chuis le duine a
ta 'trasgadh air son a pheacanna, agus a
théid a ris, agus a nì an ni céudna: cò a
dh' éisdeas r' a ùrnuigh? no ciod a bhuan-
achd a ta dha 'na ùmhlachd fein?

## CAIB. XXXV.

BHEIR esan a ghléidheas an lagh ni 's
leòir do thabhartasaibh; agus bheir
esan tabhartas-sìthe a bheir géill do 'n
àithne.
2 Tha esan a dh' iocas deagh ghniomh a'
tàirgseadh min mhìne; agus tha esan a
bheir déirce seachad ag ìobradh molaidh.
3 Is ni taitneach do 'n Tighearn a bhi
teicheadh o 'n olc; agus is réite neo-fhìr-
eantachd a thréigsinn.
4 Cha nochd thu thu fein falamh an làth-
air an Tighearna.
5 Oir tha na nithe sin uile (gu bhi air an
deanamh) a thaobh na h-àithne.
6 Ni tabhartas nam fìrean an altair
reamhar, agus tha a deagh-fhàile an làth-
air an Ti a 's Airde.
7 Tha iobairt an fìrein taitneach, agus cha
dichùimhnichear a chùimhneachan gu bràth.
8 Thoir 'urram fein do 'n Tighearna le
deagh shùil, agus na lughdaich céud-thor-
adh do làmh.
9 'Nad' thiodhlacaibh gu léir nochd gnùis
aoibhneach, agus thoir deachamhna seach-
ad le toilinntinn.
10 Tabhair do 'n Ti a 's Airde a réir mar
a rinn e saibhear thu; agus mar a fhuair
thu, thoir seachad le sùil aoibhnich.
11 Oir ath-dhiolaidh an Tighearn, agus
bheir e dhuit a sheachd uiread.
12 Na smuainich gu 'n truaill thu le tiodh-
lacaibh; oir a leithid sin cha ghabh e; agus
na h-earb ri h-iobairtibh éucoireach; oir is
breitheamh an Tighearna, agus maille ris-
san cha 'n 'eil pearsaidh seach a' chéile.
13 Cha ghabh esan ri duine sam bith an
aghaidh an duine bhochd, ach éisdidh e ri
ùrnuigh na mùinntir shàruichte.
14 Cha dean e tàir air gùidhe nan dìll-
eachdan, no na bànntraich, an uair a thaom-
as i a mach a gearan fein.
15 Nach 'eil na déuran a' ruith sios air
peircilibh na bànntraich? agus nach 'eil a
glaodh 'na aghaidh-san a 's aobhar gu 'm
bheil iad a' sileadh?
16 Gabhar ris-san le deagh-ghean a ta
'deanamh seirbhis do 'n Tighearna, agus
ruigidh 'ùrnuigh chum nan nèul.
17 Brisidh ùrnuigh nan iriosal na nèoil;
agus gus an tig e am fagus, cha 'n fhaigh e
comhfhurtachd; agus cha teich e gus an
toir an Ti a 's Airde fanear breith a thoirt
ann an ceartas, agus breitheanas a dhean-
amh.
18 Oir cha bhi an Tighearna màll, ni mò
a bhios Esan a ta cumhachdach foighidinn-
each d' an taobh, gus am bris e o chéile
leasraidh na muinntir nach 'eil trocair-
each, agus gus an ioc e dìoghaltas do na
cinnich; gus an toir e air falbh lionmhor-
achd nan uaibhreach, agus gus an spealg e
slat-rioghail nan neo-fhirean;
19 Gus an toir e do gach duine a reir a
ghniomhara, agus do oibribh dhaoine a réir
an ìnnleachd; gus an toir e breith air cùis
a phobuill fein, agus gus an toir e orra
gàirdeachas a dheanamh 'na thròcair.

20 Tha tròcair freagarrach ann an àm na
h-àmhghair, mar nèoil uisge 'n-àm tiorm-
achd.

## CAIB. XXXVI.

DEAN tròcair oirnne, O Thighearna
Dhé nan uile, agus seall oirnne;
2 Agus cuir t-eagal fein air na cinnich
sin uile nach 'eil 'gad' iarraidh.
3 Tog suas do làmh an aghaidh nan cinn-
each coimheach, agus faiceadh iad do
chumhachd.
4 Mar a bha thu air do naomhachadh
annainne rompa-san; mar sin biodh thusa
air t-àrdachadh nam measg-san air thois-
each oirn-ne.
5 Agus biodh eòlas aca-san ort, mar a ta
eòlas againn ort, nach 'eil Dia ann ach
thusa, a Dhé.
6 Nochd comhara nuadha, agus dean ion-
gantasa nèonach eile; glòraich do làmh
agus do ghàirdean dheas, chum gu 'n cuir
iad t-oibre miorbhuileach an céill.
7 Dùisg fearg, agus taom corruich a
mach; thoir air falbh an nàmhaid, agus
mìll an t-éas-caraid.
8 Dean an ùine goirid, cuimhnich an co'-
cheangal, agus cuireadh iad t-oibre miorbh-
uileach an céill.
9 Biodh esan a théid as air a sgrios le
neart an teine; agus rachadh iadsan a ta
sàruchadh an t-sluaigh a dhìth.
10 Buail as a' chéile cinn riaghlairean nan
cinneach, a deir, Cha 'n' eil neach ann ach
sinne.
11 Cruinnich r' a chéile uile thréubhan
Iacoib, agus gabh iad mar shéilbh, mar o 'n
toiseach.
12 O Thighearna, dean tròcair air an t-
sluagh a ta air an gàirm a réir t-ainm fein,
agus air Israel, a dh' ainmich thu do chéud-
ghin fein.
13 O bi tròcaireach ri Ierusalem, do bhaile
naomh fein, ionad na foise agad fein.
14 Lìon Sion led' oraclaibh do-labhairt
fein, agus do phobull led' ghlòir fein.
15 Tog fianuis lèo-san a shealbhaich thu
o thùs, agus tog suas fàidhean a bha ann
'nad' àinm fein.
16 Thoir duais dhoibhsan a ta 'frithealadh
ort, agus biodh na fàidhean agad air am
faotuinn dìleas.
17 O Thighearna, éisd ri ùrnuigh do
sheirbhiseach, a réir beannachaidh Aaroin
air do shluagh fein, chum gu 'm biodh fios
aca-san uile a ta chòmhnuidh air an talamh,
gur tusa an Tighearna, an Dia siorruidh.
18 Cnàmhaidh a' bhrù gach lòn; gidheadh
tha aon lòn ni 's fearr na lòn eile.
19 Mar a bhlaiseas am béul iomad gnè
sithinn; mar sin nì cridhe na tuigse còmh-
raidhean meallta.
20 Bithidh droch chridhe 'na aobhar
truime; ach ath-dhiolaidh an duine aig am
bheil cleachdadh e.
21 Gabhaidh boirionnach ris na h-uile
fear; gidheadh is fearr aon nighean na
nighean eile.
22 Ni maise boirionnaich a' ghnùis aoibh-
neach, agus cha ghràdhaich duine ni sam
bith ni 's fearr.
23 Ma bhios càirdeas, ciùineas, agus comh-
fhurtachd 'na teanga, an sin cha 'n' eil a
companach mar dhaoine eile.
24 Tha esan a gheibh bean a' tòiseachadh
air séilbh, còmhnadh cosmhuil ris fein, agus
carradh foise.
25 Far nach 'eil callaid, millear an séilbh;
agus esan a ta gu 'n mhnaoi théid e sios
agus suas air chuairt a' caoidh.
26 Cò a dh' earbas a' gàduiche air a dheagh
uidheamachadh, a ta 'léumadh o bhaile gu
baile? mar sin (cò a chreideas) duine gu 'n
tigh, a ghabhas a chairtealan ann an àite
sam bith far an tuit an oidhche air.

## CAIB. XXXVII.

THEIR gach caraid, Is mise a charaid
mar an céudna: ach tha caraid ann
nach 'eil 'na charaid ach a mhàin ann an
àinm.
2 Nach bròn gu bàs e, an uair a thionn-
daidhear còmpanach agus caraid gu bhi 'na
nàmhaid?
3 O a smuain aingidh! cia as duit a chòmh-
dachadh na talmhainn le céilg?
4 Tha còmpanach ann a ni gàirdeachas
air son soirbheis a charaid, ach ann an àm
na déuchainn cuiridh e cùl ris.
5 Tha companach ann a chuidicheas le
'charaid air son na brònn, agus a thogas an
targaid an aghaidh an nàmhaid.
6 Na dichuimhnich do charaid 'nad' inn-
tinn fein, agus na bi dearmadach air led'
bheartas.
7 Tha gach còmhairliche ag àrdachadh
comhairle; ach tha neach ann a ghabhas
comhairle dha fein.
8 Bidh air t-fhaiceall roimh chòmhair-
liche, agus biodh fios agad roimh làimh ciod
a ta a dhìth air; oir gabhaidh e còmhairle
air a shon fein; air eagal gu 'n tilg e crànn-
chur ortsa.
9 Agus gu 'n abair e riutsa, Tha do shèol-
sa maith; agus an déigh sin gu 'n seas e air
an taobh eile, a dh' fhaicinn ciod a dh' éir-
eas duit.
10 Na cuir do chòmhairle ri h-aon aig am
bheil amharas ort; agus foluich do chòmh-
airle uatha-san aig am bheil farmad riut.
11 Ni mò a chuireas tu do chòmhairle ri
boirionnach, a' buntainn rithe d' a thaobh-
san air son am bheil èud oirre; no ri cladh-
air, ann an cùisibh cogaidh; no ri ceann-

aiche, a thaobh malairt; no ri fear-ceann-
aiche, a thaobh reicidh; no ri duine farm-
adach, a thaobh caoimhneis; no ri leisgean,
a thaobh oibre sam bith; no ri fear-duaise
air son bliadhna, chum obair a chriochnach-
adh; no ri seirbhiseach diomhain aig am
bheil mòr ghnothuch: na toir cluas dhoibh
so ann an cùis comhairle sam bith.
12 Ach bi-sa an còmhnuidh maille ri
duine diadhaidh, mu 'm bheil fios agad a ta
'gléidheadh àitheanta an Tighearna, aig am
bheil 'inntinn a réir t-ìnntinn fein, agus a
ni caoidh maille riut ma théid a' chùis 'nad'
aghaidh.
13 Agus seasadh còmhairle do chridhe
fein; oir cha'n'eil neach ann a's dìllse dhuit
fein na esan.
14 Oir is gnàth le ìnntinn duine air uair-
ibh barrachd a chur an céill da na seachd-
nar luchd-faire, a ta 'nan suidhe gu h-àrd
ann an dàingneach àrd.
15 Agus, a thuilleadh air so uile, guidh
air an Ti a 's Airde, gu 'n stiùir e do shlighe
ann am fìrinn.
16 Rachadh réusoin air thoiseach air gach
cùis chruaidh, agus còmhairle aìr thoiseach
air gach gniomh.
17 Tha 'ghnùis 'na comhar air atharrach-
adh a' chridhe.
18 Tha ceithir ghnè nithe air an nochd-
adh; maith agus olc, beatha agus bàs; ach
tha an teanga a' riaghladh thairis orra do
ghnàth.
19 Tha aon ann a ta glic, agus a' teagasg
mhòrain, agus a ta an déigh sin mi-thàr-
bhach dha fein.
20 Tha aon ann a nochdas gliocas ann am
briathraibh, agus tha fuath dha: bithidh e
a dh' easbhuidh gach lòin.
21 Oir cha toirear gràs da o'n Tighearna;
do bhrìgh gu 'n tugadh gach gliocas uaith.
22 Tha aon eile ann a ta glic dha fein;
agus tha toraidh na tuigse cliùiteach 'na
bhéul.
23 Teagaisgidh duine glice a shluagh fein;
agus cha 'n fhàilnich toraidh a thuigse.
24 Lionar duine glice le beannachd; agus
measaidh iadsan uile a chì th e sona.
25 Féudaidh làithean beatha duine a bhi
air an àireamh: ach tha làithean Israeil do-
àireamh.
26 Sealbhaichidh duine glice glòire a 'm
measg a shluaigh fein, agus bithidh àinm
buan-mhaireannach.
27 A mhic, dearbh t-anam 'nad' bheatha
fein, agus faic ciod a ta olc dha, agus na
tabhair sin dha.
28 Oir cha 'n 'eil na h-uile nithe chum
buannachd do na h-uile dhaoinibh, ni mo
am bheil toilinntinn aig gach anam anns
gach ni.
29 Na bi do-shàsuchaidh a thaobh gach
ni blasda, no tuilleadh 's gionach a thaobh
biadhanna.
30 Oir bheir barrachd 'sa chòir do bhiadh-
annaibh tinneas, agus bheir sàth corruich
mu 'n cuairt.
31 Le sàth chaidh mòran a dhìth; ach
sìnidh esan a ta faicilleach a mach a bheatha
fein.

## CAIB. XXXVIII.

TABHAIR urram do 'n léigh leis an
urram a ta dligheach dha air son
gach féuma a dh' fhéudas a bhi agaibh air:
oir chruthaich an Tighearn e.
2 Oir tha 'n Ti a 's Airde a' teachd a' slàn-
uchadh, agus gheibh e urram o 'n righ.
3 Togaidh ìnnleachd an léigh suas a
cheann; agus bithidh e ann am meas anr
an sealladh dhaoine mòra.
4 Chruthaich an Tighearna iocshlaintean
as an talamh; agus cha toir esan a ta glice
fuath dhoibh.
5 Nach d' rinneadh an t-uisge milis le
fiodh, chum an éifeachd aige a dheanamh
aithnichte?
6 Agus thug se ìnnleachd do dhaoinibh, a
chum gu 'm faigheadh e urram 'na oibribh
miorbhuileach fein.
7 Le 'n leithidibh sin tha e 'slànachadh
(dhaoine), agus a' tabhairt am piantan air
falbh.
8 De 'n leithidibh sin tha 'n léigh a' dean-
amh suas leigheasan; agus air 'oibribh cha
'n 'eil crioch; agus uaith-san tha sìth thar
an talamh gu léir.
9 A mhic, 'nad' thinneas na bi dearmad-
ach; ach dean ùrnuigh ris an Tighearn,
agus ni se slàn thu.
10 Sguir do 'n pheacadh, agus òrduich do
làmha gu ceart, agus glan do chridhe o gach
aingidheachd.
11 Thoir seachad deagh fhàile, agus cùimh-
neachan do mhin mhìne; agus thoir seachad
tabhartas reamhar, mar nach biodh tu ann.
12 An sin thoir géill do 'n léigh, oir
dhealbh an Tighearn e: na rachadh e air
falbh uait, oir tha féum agad air.
13 Tha àm ann an uair tha mòran soirbh-
eis 'nan làmhaibh.
14 Oir ni iadsan mar an céudna ùrnuigh
ris an Tighearna, chum gu 'n soirbhicheadh
e leis an ni sin, a bheir iad seachad air son
foise agus leigheis a shìneadh na beatha a
mach.
15 An ti a pheacaicheas an làthair a
Chrùitheir, tuiteadh e ann an làimh an
léigh.
16 A mhic, tuiteadh déuran sios os ceann
nam màrbh, agus tòisich ri caoidh, mar
gu 'm fuilingeadh tu fein mòran dochainn;
agus an sin còmhdaich a chorp a réir
cleachdaidh, agus na dearmad 'adhlacadh.

17 Guil gu goirt, agus dean mòr-ghear-
ain, agus bi ri caoidh, a réir mar a ta e air-
idh, agus sin rè latha na dhà, air eagal
gu'n làbhrar gu h-olc mad'thimchioll; agus
a rìs gabh comhfhurtachd dhuit fein air
son do thruime.
18 Oir a' truime thig bàs, agus brisidh
truime a' chridhe neart.
19 Mar an céudna mairidh bròn ann an
àmhghar; agus is i mallachd a' chridhe
beatha nam bochd.
20 Na gabh truime sam bith gu cridhe;
greas air falbh e, agus cùimhnich a' chrioch
dheireannach.
21 Na dìchuimhnich e, oir cha'n 'eil pill-
eadh ann a rìs; cha dean thu maith dhàsan,
ach ni thu cron dhuit fein.
22 Cùimhnich mo bhreitheanas; oir bith-
idh do bhreitheanas-sa mar an céudna mar
sin; an dé dhomh-sa, agus an diugh dhuit-
sa.
23 An uair tha 'm màrbh aig foise, biodh
a chùimhne aig fois; agus gabh comhfhurt-
achd d' a thaobh an uair a theicheas a spior-
ad uaith.
24 Thig gliocas duine fòghluimte trid fàth
na socaire; agus fàsaidh esan aig am bheil
beagan r' a dheanamh glice.
25 Ciamar a gheibh esan gliocas a ta 'cum-
ail a' chròinn, agus a ta 'deanamh uaill as a'
bhior-greasaidh, a ta 'greasadh dhamh, agus
a ta 'gnàthachadh an saothaireach, agus aig
am bheil a chòmhradh mu na daimh?
26 Tha e a' suidheachadh 'inntinn fein air
deanamh chlaisean; agus tha e dìchiollach
chum fodair a thoirt do 'n chrodh.
27 Mar so tha gach saor agus màighstir-
oibre, a ta ri obair a dh' òidhche agus là;
agus iadsan a ta 'gearradh agus 'gròbadh
shéulan, agus a ta dìchiollach a dheanamh
iomadh seòrsa, agus 'gan tabhairt fein a
dhealbhadh ìomhaighean, agus ri faire chum
obair a chriochnachadh:
28 An gobhadh mar an céudna 'na shuidh
ris an innean, agus a' beachdachadh air an
obair iaruinn, togha an teine a' caitheadh
na fèola aige, agus esan a' cogadh ri teas na
h-àmhainn: tha fuaim an ùird agus an inn-
ein do ghnàth 'na chluasaibh, agus tha a
shùilean a' dil-bheachdachadh air cumachd
an nì sin a ta e a' deanamh: tha e a' suidh-
eachadh 'inntinn air an obair aige a chrioch-
nachadh, agus ri faire chum a deanamh gu
h-iomlan glan:
29 Mar so tha 'n criadhadair a' deanamh
'na shuidh ri obair fein, agus a' tionndadh
na cùibhle mu 'n cuairt le chois, a ta' cur
gu cùramach an còmhnuidh r' a obair fein,
agus a' deanamh oibre fein gu léir a réir
àireimh;
30 Tha e a' cumadh na creadha le ghàir-
dein fein, agus a' lùbadh a neirt sios chum
nan cas aige; tha e 'ga gnàthachadh fein
chum a stiùireadh thairis; agus tha e di-
chiollach chum an àmhainn a ghlanadh:
31 Tha iad so air fad ag earbsadh ri 'n
làmhaibh; agus tha gach duine glic 'na
obair fein.
32 As an éugais sin cha ghabh baile àit-
eachadh; agus cha tàmhaich iad far an
àill lèo, ni mò an téid iad suas agus sios.
33 Cha 'n iarrar iad ann an comhairle
fhollaiseach, ni mò a shuidheas iad gu h-
àrd anns a' choimh-thionail; cha suidh iad
air caithair a' bhreitheimh, ni mò a thuig-
eas iad binn a' bhreitheanais: cha 'n urrainn
doibh ceartas agus breitheanas a chur an
céill; agus cha 'n fhaighear iad far am
bheil cosamhlachdan air an labhairt.
34 Ach cumaidh iad suas cor an t-saogh-
ail, agus tha 'n dùrachd (uile) ann an obair
na ceirde aca fein.

## CAIB. XXXIX.

ACH esan a bheir inntinn fein do lagh
an Ti a 's Airde, agus a ta an còmh-
nuidh a' beachd-smuaineachadh air, ìarraidh
e a mach gliocas nan seanair air fad, agus
bithidh se 'ga chleachdadh fein ann an fàis-
neachdaibh.
2 Gléidhidh e briathra nan daoine cliùit-
each; agus far am bheil cosamhlachdan
ìnnleachdach, an sin bithidh esan mar an
céudna.
3 Iarraidh e a mach diomhrachda chòmh-
raidhean crionna, agus bithidh èolas aig air
cosamhlachdaibh dòrcha.
4 Ni e seirbhis am measg dhaoine mòra,
agus nochdar e an làthair phrionnsa: siùbh-
laidh e troimh dhùchanna coimheach; oir
thug e déuchainn do 'n mhaith agus do 'n
olc a 'm measg dhaoine.
5 Bheir e a chridhe chum dol gu moch
dh' ionnsuidh an Tighearna a dhealbh e,
agus ni e ùrnuigh a 'm fianuis an Ti a 's
Airde, agus fosglaidh e a bhéul ann an ùr-
nuigh, agus ni e eadar - ghuidhe air son a
pheacanna.
6 An uair a thig an Tighearna bithidh se
air a lionadh le spiorad na tuigse: taomaidh
e a mach còmhraidhean glice, agus 'na ùr-
nuigh bheir e buidheachas do 'n Tighearna.
7 Stiùiridh e a chomhairle agus'èolas, agus
'na dhiomhaireachdan smuainichidh e.
8 Foillsichidh e an ni sin a dh' fhòghluim
e, agus ni se uaill ann an lagh coimh-
cheangail an Tighearna.
9 Molaidh mòran a thuigse; agus co fad
'sa mhaireas an saoghal, cha dubhar a mach
e: cha teich a chùimhneachan air falbh, agus
bithidh àinm bèo o lìnn gu lìnn.
10 Foillsichidh na cinnich a ghliocas, agus
cuiridh an coimhthional an céill a chliu.
11 Ma gheibh e bàs, fàgaidh e àinm ni 's

mò na mìle; agus ma bhios e bèo, cuiridh
se am mèud e.
12 Gidheadh tha tuilleadh agam ri ràdh,
air an do smuainich mi; oir tha mi air mo
lionadh mar a' ghealach làn.
13 Eisdibh rium-sa, a chlann naoimh,
agus brisibh a mach mar an ròs a' fàs ri
taobh shruthain na macharach;
14 Agus thugaibh seachad fàile cùbhraidh
mar thùis, agus fàsaibh mar an liligh; cuir-
ibh boltrach a mach, agus seinnibh oran-
molaidh; beannaichibh an Tighearna 'na
oibribh uile.
15 Ardaichibh 'àinm, agus fòillsichibh a
chliù le h-òranaibh bhur bilean, agus le
clàrsaichibh; 'nàm a bhi 'ga mholadh their
sibh air an dòigh so:
16 Tha uile oibre an Tighearna ro mhaith,
agus ge b' e ciod a dh' àithneas e bheirear
ann an àm iomchuidh gu buil e.
17 Agus cha 'n fhéud neach a ràdh, Ciod
e so? ca'rson tha sin? oir ann an àm freag-
arrach rànnsaichear a mach iad uile: aig
àithne-san sheas na h-uisgeachan mar thòrr,
agus aig briathraibh a bhèoil ionada-tasg-
aidh nan uisgeachan.
18 Aig àithne-san nithear ge b' e ni a 's
àill leis; agus cha bhac neach sam bith, an
uair a thearnas esan.
19 Tha oibre gach uile fhèola 'na làthair,
agus cha 'n fholuichear a bheag o shùilibh.
20 Tha esan a' faicinn o bhithbhuantachd
gu bithbhuantachd; agus 'na làthair-san
cha 'n 'eil ni sam bith miorbhuileach.
21 Cha ruig duine leas a radh, Ciod e so?
ca'rson tha sin? oir rinn e gach uile ni
chum fhéuma fein.
22 Chòmhdaich a bheannachd an talamh
tioram mar àbhainn, agus dh' uisgich se e
mar thuil.
23 Mar a thionndaidh esan na h-uisgean
chum sàillteachd; mar sin sealbhaichidh an
cinneach a chorruich.
24 Mar a ta a shlighean réidh do na fìr-
eanaibh; mar sin tha iad 'nan ceapaibh-
tuislidh do na h-aingidh.
25 Chruthaicheadh nithe maithe do na
daoinibh maithe o thùs; mar sin droch
nithe do na peacachaibh.
26 Is iad na nithe àraidh air son féuma
beatha na duine, uisge, teine, iarrunn, sal-
ann, agus min a' chruithneachd, mil, bainne,
agus fuil na dearc-fhiona, agus oladh, agus
sgeudachadh.
27 Tha na nithe sin uile chum féum do
na daoinibh diadhaidh; mar sin do na peac-
aich tha iad air an tionndadh chum uilc.
28 Tha spioradan ann a ta air an dealbh-
adh air son dioghaltais, a bhuaileas 'nam
féirg buillean cruaidhe; ann an àm sgrios
taomaidh iad a mach an neart, agus ciùin-
ichidh iad corruich an ti a dhealbh iad.
29 Teine, agus clach-mheallain, agus gort,
agus bàs, dhealbhadh iad sin uile air son
dioghaltais;
30 Fiacla fhiadh - bheathaichean, agus
scorpiona, naraichean, agus an claidheamh,
a' deanamh peanais air na h-aingidh chum
sgrios.
31 Ni iad gàirdeachas 'na àithne-san; agus
bithidh iad deas air an talamh 'nàm féuma;
agus an uair a thig an t-àm aca, cha chiont-
aich iad an aghaidh 'fhocail.
32 Uime sin rùnaich mi o 'n toiseach,
agus bheachd-smuainich mi air na nithibh
sin, agus dh' fhàg mi ann an sgriobhadh
iad.
33 Tha uile oibre Dhé maithe, agus bheir
e seachad gach ni féumail 'nàm freagarr-
ach.
34 Air chor is nach urrainn duine a ràdh,
Tha so ni 's miosa na sin: oir ri h-ùine
measar gu maith iad uile.
35 Agus uime sin molaibh-sa an Tigh-
earna leis an uile chridhe agus bhéul, agus
beannaichibh àinm an Tighearna.

## CAIB. XL.

CHRUTHAICHEADH saothair mhòir
air son gach duine, agus tha uallach
throm air macaibh Adhaimh, o 'n là air an
téid iad a mach a' broinn am màthar, gus
an là anns am pìll iad chum màthar nan
uile nithe.
2 Tha an smuaineachadh air nithibh ri
teachd, agus làtha a' bhàis, a' cur (dragh)
air an smuaintibh, agus 'nan (aobhar) eagail
do 'n chridhe;
3 Uaith-san a ta 'na shuidh air righ-chaith-
ir na glòire, dhàsan a ta air irioslachadh ann
an duslach agus luaithre;
4 Uaith-san a ta 'caitheadh purpuir agus
coroin, dhàsan a ta air a sgeudachadh le
trusgan lion-anairt.
5 Tha fearg agus farmad, àmhghar agus
an-shocair, eagal a' bhàis, agus corruich,
agus còmhstri, agus codal na h-òidhche 'n-
àm foise air a leabaidh, ag atharrachadh'
eòlais.
6 Is lugha na neoni a chodal, agus an
déigh sin tha e 'na shùain mar ann an latha
a bhi 'deanamh fairidh, fo àmhghar ann an
sealladh a chridhe, mar gu 'n rachadh e as
o 'n chath.
7 An uair a ta na h-uile tearuinte, dùisg-
idh e, agus bithidh iongantas air nach robh
'san eagal ach neoni.
8 (Tachraidh a 'leithid do nithibh) do
gach feòil, araon duine agus ainmhidh, agus
sin seachd-fillte ni 's mò air peacaich.
9 Bàs, agus dòrtadh fola, àimhreite agus
claidheamh, àmhghairean, gorta, trioblaid,
agus sgiùrsadh;
10 Tha na nithe sin air an dealbhadh air

son nan aingidh, agus air an sgàth-san
thàinig an dìlinn.
11 Pillidh na h-uile nithe a ta o'n talamh
chum na talmhainn a rìs; agus an nì a ta
o'n uisge ath-phillidh e chum na fairge.
12 Dubhar a mach gach duais-bhrathaidh
agus ana-ceartas; ach mairidh fior-dhean-
adas gu bràth.
13 Tiormaichear suas mar amhainn nithe
maithe nan neo-fhìrean, agus mar fhuaim
théid as doibh, mar thàirneanach mòr ri
uisge.
14 An uair a dh' fhosglas e a làmh ni e
gàirdeachas: mar sin thig na ciontaich gu
neoni.
15 Cha toir clann nan aingidh a mach
mòran ghéugan; ach tha iad mar fhrèumha
nèoghlan air carraig chruaidh.
16 Spionar suas an luibh a ta'fàs air gach
uisge agus air bruaich na h-àibhne air thois-
each air gach féur eile.
17 Tha toirbheirteas mar lios torail, agus
mairidh tròcair gu brath.
18 Is taitneach a bheatha saothair a dhean-
amh, agus a bhi toilichte leis na bheil aig
duine; ach tha esan a gheibh ionmhas os
an ceann le chéile.
19 Cumaidh clann, agus togail baile,
ainm duine air chùimhne: ach tha bean
neo-chiontach air a meas os an ceann le
chéile.
20 Ni fìon agus cèol an cridhe aoibhneach;
ach tha spéis do ghliocas os an ceann le
chéile.
21 Ni a' phìob agus an saltair ceòl tait-
neach; ach tha teanga thlà os an ceann le
chéile.
22 Tha'n t-sùil ag iarraidh caoimhneis
agus maise; ach àrbhar glas ni's mò na iad
sin le chéile.
23 Cha tachair caraid agus còmpanach a
chaoidh gu dochaireach: ach tha bean agus
a céile os an ceann le chèile.
24 Tha bràithrean agus cuideachadh an
aghaidh ama na trioblaid; ach saoraidh
déirce tuilleadh na iad sin le chéile.
25 Bheir airgiod agus òr air a' chois seas-
amh daingean: ach measar comhairle os an
ceann le chéile.
26 Togaidh saibhreas agus neart suas an
cridhe: ach tha eagal an Tighearna os an
ceann le chéile: cha'n 'eil uireasbhuidh sam
bith ann an eagal an Tighearna; agus cha
'n 'eil féum aig air cuideachadh iarraidh.
27 Is garadh torail eagal an Tighearna;
agus còmhdaichidh se e os ceann gach glòir.
28 A mhic, na caith beatha déircein: oir
is fearr am bàs na bhi 'g iarraidh na déirce.
29 Cha'n 'eil beatha an duine a ta'g earb-
sadh ri bòrd duine eile gu bhi air a meas
mar bheatha; oir tha e'ga thruailleadh fein
le lòin dhaoine eile; ach bithidh duine glice
air a dheagh àruchadh air 'fhaiceall roimh
sin.
30 Tha a bhi'g iarraidh na déirce taitneach
do bhéul an duine gu'n nàire; ach lasaidh
teine 'na bhroinn.

## CAIB. XLI.

O A' Bhàis, cia searbh do chuimhne do'n
duine sin a ta teachd beò aig fois 'na
shéilbh fein, do'n duine sin aig nach 'eil ni
sam bith chum trioblaid a chur air, agus
aig am bheil soirbheas'sna h-uile nithibh;
seadh, eadhon dhàsan a ta fathast comusach
air lòn fhaotuinn!
2 O a' bhàis, is taitneach do bhìnn do'n
fhéumach, agus dhàsan aig am bheil a
neart a' fàilneachadh, a ta a nis anns an aois
dheireannaich, agus a ta air a chlaoidh leis
gach ni, agus dhàsan a ta ann an éu-dòchas,
agus a chàill 'fhoighidinn.
3 Na biodh eagal ort roimh bhìnn a' bhàis,
cuimhnich orra-san a bha ann romhad, agus
a thig' nad' dhéigh; oir is i so bìnn an Tigh-
earna thar gach feòil.
4 Agus ca'rson tha thusa an aghaidh toile
an Ti a's Airde? cha'n 'eil géur-lean-
mhuinn anns an uaigh, ged a bhiodh tu beò
deich, no céud, no mìle bliadhna.
5 Tha clann nam peacach 'nan clann
ghràineil, agus iadsan aig am bheil eòlas
ann an àite-còmhnuidh nan daoine ain-
diadhaidh.
6 Theid oighreachd chloinn nam peacach
a'm mùgh, agus bithidh masladh bithbhuan
aig an sliochd.
7 Ni a' chlann gearan air athair mi-
dhiadhaidh, do bhrìgh gu'm faigh iad mas-
ladh air a sgàth.
8 Is an-aoibhinn duibh, a dhaoine an-
diadhaidh, a thrèig lagh an Ti a's Airde!
oir ma théid sibh a'm mèud, bithidh e chum
bhur sgrios:
9 Agus ma bhios sibh air bhur breith,
bithidh sibh air bhur breith chum mallachd;
agus ma gheibh sibh bàs, bithidh mallachd
mar chuibhrionn agaibh.
10 Pillidh na h-uile a ta o'n talamh chum
na talmhainn a rìs, mar sin théid na h-ain-
gidh o mhallachd gu sgrios.
11 Tha caoidh dhaoine mu na corpaibh
aca: ach dubhar a mach droch àinm nam
peacach.
12 Biodh cùram ort mad' àinm fein: oir
mairidh sin maille riut ni's faide na mìle
ionmhas mòra de'n òr.
13 Cha'n 'eil aig deagh bheatha ach beag-
an làithean: ach mairidh deagh àinm gu
bràth.
14 A chlann, cumaibh riaghailt ann an
sith: oir gliocas a ta folluichte, agus ion-
mhas nach fhaicear, ciod a' bhuannachd a
ta annta le cheile?

15 Is fearr an duine a dh' fholuicheas
amaideachd fein, na esan a dh' fholuicheas
a ghliocas.
16 Uime sin bi fo rudha-gruaidhe a réir
m' fhocail; oir cha 'n 'eil e maith gach nàis-
neachd a ghleidheadh, ni mò am bheil e r' a
mholadh anns gach ni.
17 Biodh nàire ort air son striopachais an
làthair athar agus màthar: agus air son
bréige an làthair phrionnsa agus duine
cumhachdaich;
18 Air son ciontaidh an làthair breitheimh
agus riaghlaire: air son aingidheachd an
làthair co'-thionail agus sluaigh; air son
gnothaich éucoraich an làthair còmpanaich
agus caraide;
19 Agus air son méirle a thaobh an àite
far am bheil thu a' chòmhnuidh, agus a
thaobh firinn Dé agus a cho'-cheangail;
agus chum taice a leagadh air t-uilinn aig
a' bhiadh, agus tàir a dheanamh air a bhi
'toirt seachad agus a' gabhail;
20 Agus air son tosda nan làthair-san a
chuireas fàilt ort; agus air son sealltuinn
air striopaich;
21 Agus do ghnùis a thionndadh air falbh
od' charaid; no earrann no tiodhlac a thoirt
air falbh; no a bhi' géur-amharc air mnaoi
fir eile;
22 No gu bhi 'gabhail gnothuich ris a
bhan-oglaich aige, agus gu 'n teachd am
fagus d' a leabaidh; no air son chòmh-
raidhean gearaineach an làthair chàirdean;
agus an déigh dhuit tabhairt seachad, na
maoidh;
23 No air son a bhi 'g aithris, agus a'
labhairt a rìs an ni sin a chual thu; agus
air son a bhi 'leagadh ris nithe diomhra.
24 Mar so bithidh tu gu 'n teagamh gnùis-
nàireach, agus gheibh thu deagh-ghean an
làthair nan uile dhaoine.

## CAIB. XLII.

AIR son nan nithe sin na bi-sa fo nàire;
agus na gabh ri neach sam bith gu
peacachadh mar sin:
2 Air son lagha an Ti a 's Airde, agus a
chùmhnaint; agus air son breitheanais a dh'
fhìreanachadh nan daoine mi-dhiadhaidh:
3 Air son cùnntais maille rid' chòmpanaich
agus luchd-siubhail; agus air son tiodhlaic
òighreachd chàirdean;
4 Air son pòncaileachd na meigh agus
chothroman; agus air son a bhi 'faotuinn
mòrain no beagain;
5 No air son reicidh dearmadach cheann-
aichean; agus air son mòr-smachdachaidh
chloinne; agus chum toirt air taobh droch
sheirbhisich a bhi 'sileadh na fola.
6 Tha gleidheadh cùramach maith, far am
bheil droch bhean; agus druid suas far am
bheil mòran làmh.
7 Thoir seachad gach ni ann an àireamh
agus cudthroim; agus sgriobh sios na bheir
thu a mach' agus na gheibh thu a stigh.
8 Na biodh nàire ort fiosrachadh a thoirt
do 'n amaideach agus neo-ghlic, agus do 'n
ro aosmhor a ta 'deanamh strìth riu-san a
ta òga: mar so bithidh tu gu fìrinneach
fòghluimte, agus deagh mheas ort leis na
h-uile a ta beò.
9 Tha 'n t-athair a' deanamh faire air son
na nighinn an uair nach 'eil fios aig duine
sam bith air, agus bheir cùram da' taobh an
codal air falbh: an uair a ta i òga, air eagal
gu 'n caith i air falbh maise a h-aoise; agus
ma bhios i pòsda, air eagal gu 'm fuath-
aichear i:
10 Air eagal, 'na màighdeanas gu 'm bi i
air a truailleadh, agus air a deanamh leth-
tromach ann an tigh a h-athar fein: agus
air di fear-pòsda a bhi aice, air eagal gu 'n
rachadh i a 'm mearachd; agus air eagal,
'nàm di a bhi pòsda, gu 'm biodh i gu 'n
chloinn.
11 Cùm faire cinnteach thar nighinn gu'n
nàire, air eagal gu 'n dean i cùl-mhagaidh
dhiot dod' nàimhdibh, agus 'nad' ghnath-
fhocal 'sa bhaile, agus 'nad' mhasladh a 'm
measg an t-sluaigh, agus gu 'n cuir i nàire
ort am fianuis na mòr-chuideachd.
12 Na amhairc air maise gach uile neach,
agus na suidh ann am meadhon bhan:
13 Oir thig an leòmann a' trusgannaibh,
agus aingidheachd o na boirionnaich.
14 Is fearr iargaltachd duine na boirionn-
ach flathail; boirionnach, a deiream, a bheir
nàire agus masladh.
15 Cùimhnichidh mi a nis oibre an Tigh-
earna, agus cuiridh mi an céill na nithe a
chunnaic mi; ann am briathraibh an Tigh-
earna tha oibre fein.
16 Tha a' ghrian a ta toirt soluis ag amh-
arc air na h-uile nithibh, agus tha a h-obair-
san làn do ghlòir an Tighearna.
17 Cha tug an Tighearna cumhachd do
na naoimh chum na h-oibre iongantach
aige a chur an céill, a shocraich an Tigh-
earn Uile-chumhachdach gu dàingean, a
chum gu 'm biodh gach ni a ta ann air a
dhàingneachadh chum a ghlòire-san.
18 Tha esan a' rànnsachadh a mach na
dòimhne, agus an cridhe, agus a' beachd-
smùaineachadh air an innleachdaibh seòlta:
oir tha fios aig an Tighearna air gach ni
air am féud fios fhaotuinn, agus tha e 'faic-
inn chomharan an t-saoghail.
19 Tha e 'cur an céill na nithe a ta seachad,
agus a ta chum teachd, agus a' fòillseachadh
chéuman nithe folluichte.
20 Cha téid aon smuain as uaith, ni mò
tha aon fhocal air fhollachadh uaith.
21 Rinn esan maiseach oibre urramach a
ghliocais fein, agus tha e o bhithbhuantachd

gu bithbhuantachd; ris-san cha cho'-chuir-
ear ni sam bith, ni mò a lughdaichear e,
agus cha 'n 'eil féum aige air comhairliche
sam bith.
22 O cia taitneach a ta 'oibre gu léir! agus
féudaidh duine sin fhaicinn, eadhon chum
sradaig.
23 Bithidh na nithe sin uile bèo agus
mairidh iad gu bràth chum gach féuma,
agus tha iad gu léir ùmhal.
24 Tha na h-uile nithe dà-fhìllte aon an
aghaidh aoin eile: agus cò a shàsuichear le
bhi' sealltuinn air a ghlòir-san?

## CAIB. XLIII.

UAILL na h-àirde, an iarmailt shoilleir,
maise nan nèamh, le' n sealladh
àluinn;
2 A' ghrian an uair a nochdar i, a' fòill-
seachadh 'nàm di éiridh innil mìorbhuilich,
obair an Ti a' s Airde.
3 Aig meadhon là tiormaichidh i an
dùthaich, agus cò a dh' fhuilingeas a teas
loisgeach?
4 Tha duine a ta séideadh na h-àmhuinn
ann an oibribh làn teas, ach loisgidh a'
ghrian na beannta tri uairean ni's mò; a'
séideadh a mach thoitean loisgeach, agus a'
cur uaipe gathanna dealrach, a' cur sgleò
air na sùilibh.
5 Is mòr an Tighearna a rinn i; agus aig
àithne-san ruithidh i gu luath.
6 Rinn se a' ghealach mar an céudna a
dheanamh seirbhis 'na h-àm fein, chum
àimsirean a chur an céill, agus mar chomhar
do' n t-saoghal.
7 Tha comhar nam féilltean o' n ghealaich,
solus a lughdaicheas na h-iomlanachd.
8 Tha am mìos air ainmeachadh an déigh
a h-àinm-san, a' mèudachadh gu h-ion-
gantach 'na caochladh, air di a bhi 'na h-
inneal am measg nan àrmailt a ta shuas, a'
dealrachadh ann an spéuraibh nèimhe.
9 Maise nan nèamh, gloìr nan réult, ni
òirdheirc a' toirt soluis anns na h-ionadaibh
a' s àirde aig an Tighearna.
10 Aig àithne an Ti Naoimh seasaidh iad
'nan òrdugh, agus 'nam fairibh cha' n
fhàilnich iad gu bràth.
11 Seàll air a' bhogha-froise, agus mol
esan a rinn e: is ro mhaiseach e 'na shoill-
eireachd fein.
12 Tha e a' cuairteachadh nan spéur le
cuairt ghreadhnach, agus lùb làmhan an Ti
as Airde e.
13 Le àithne fein tha e 'toirt air an t-
sneachd tuiteam gu h-ealamh, agus a' cur
dealanaich a' bhreitheanais fein gu luath a
mach.
14 Trìd so tha na h-ìonmhais air am
fosgladh, agus tha na neòil ag itealaich a
mach mar eòin.
15 Ni se na neòil daingean le mhòr-
chumhachd fein, agus tha na clocha-mheal-
lain air am briseadh gu mìn.
16 Aig a shealladh-san tha na beanntan
air an crathadh, agus aig a thoil-san séididh
a ghaoth dheas.
17 Bheir fuàim an tàirneanaich air an
talamh criothnachadh; agus mar sin ni an
doinionn o' n àirde tuath, agus a' chuairt-
ghaoth: mar eòin ag itealaich sgapaidh e
an sneachd, agus tha a thuiteam sios mar
thearnadh nan léumnach-uaine.
18 Tha iongantas air an t-sùil air son
maise a ghilid, agus tha neònachas air a
chridhe air son mar a fhrasar sios e.
19 Taomaidh e mar an céudna an liath-
reodha air an talamh mar shalann, agus,
air da a bhi air ragachadh, luidhidh e air
bàrr nan cuaillean géura.
20 An uair a shéideas a' ghaoth fhuar
o' n àirde tuath, agus tha' n t-uisge air a
ragachadh chum eith, fanaidh e air gach
cruinneachadh uisge, agus sgeudaichidh e
an t-uisge mar uchd-éididh.
21 Cnàmhaidh e na beannta, agus loisgidh
e am fàsach, agus cuiridh se as do' n fhéur
mar theine.
22 Tha ceò a' teachd gu grad 'na leigheas
amail air son so uile; ath-ùraichidh dealt
a thig an déigh an teas.
23 Le a chomhairle ciùinichidh e an
domhain, agus suidhichidh se eileanan ann.
24 Innsidh iadsan a sheòlas air a chuan
mu' n chunnart aige; agus an uair a chluin-
neas sinn le 'r cluasaibh e, bithidh iong-
antas oirnn air a shon.
25 Oir ann-san tha oibre iongantach agus
miorbhuileach, atharrachadh gach uile ghnè
bhéisd, agus mhucan-mhara air an dealbh-
adh.
26 Trid-san bithidh soirbheachadh tait-
neach aig an crìch-san, agus trid fhocail-
san tha na h-uile nithe a' co'-sheasamh.
27 Feudaidh sinne mòran a labhairt, agus
an déigh sin teachd gearr: air an aobhar
sin, anns an iomlan, is esan na h-uile.
28 Cia mar a' s urrainn sinn esan ardach-
adh? oir tha e mòr os ceann oibre fein gu
léir.
29 Tha' n Tighearn uamhasach, agus ro
mhòr, agus miorbhuileach 'na chumhachd.
30 An uair a bheir sibh gloìr do' n
Tighearna, àrdaichibh e a' mhéud is urrainn
sibh; oir eadhon fathast bheir e barrachd
mòr; agus an uair a dh' àrdaicheas sibh e,
cuiribh a mach bhur neart uile, agus na
bithibh sgìth; oir cha' n urrainn sibh gu
bràth a dhol fada gu leoìr.
31 Cò a chunnaic e, chum gu' n ìnnseadh
e dhuinn? agus cò a's urrainn urram a
chur air mar a ta e?
32 Tha nithe ni's mò na iad sin fathast

folluichte; oir cha' n fhaca sinn ach beagan
d' a oibribh.
33 Oir rinn an Tighearna na h-uile
nithe: agus do na daoinibh diadhaidh thug
e gliocas.

## CAIB. XLIV.

MOLAMAID a nis daoine cliùiteach,
agus ar n-aithriche a ghin sin.
2 Dh' oibrich an Tighearna mòr ghlòir
trompa-san, trid a mhòr chumhachd o' n
toiseach.
3 A' mhéud 'sa ghiùlan uachdaranachd
'nan rioghachdaibh, daoine iomraideach air
son an cumhachd, a' toirt comhairle le' n
tuigse, agus a' cur faisneachdan an céill:
4 Ceannardan an t-sluaigh le'n comhair-
libh, agus le' n eòlas air teagasg freagrach
do' n t-sluagh, glic agus deas-bhriathrach
'nan òrduighibh:
5 A leithid'sa fhuair a mach fùinn cheòl-
mhor, agus a dh' aithris rannan ann an
sgrìobhadh:
6 Daoine sàibhre air an deasachadh le
cumhachd, a' teachd beò gu sìochail 'nan
ionadaibh-còmhnuidh.
7 Chuireadh urram orra sin gu léir 'nan
ginealaichibh, agus bha iad 'nan glòir d' an
amannaibh fein.
8 Tha cuid aca a dh' fhàg àinm 'nan
déigh, a chum gu' m biodh am moladh air
aithris.
9 Agus tha cuid aca ann aig nach' eil
cùimhneachan; a ta air dol a dhìth, mar
nach biodh iad ann; agus tha iad air fàs
mar nach biodh iad riamh air am breith,
agus an sliochd 'nan déigh.
10 Ach bha iad sin 'nan daoinibh tròcair-
each, aig an robh fìreantachd nach do dhi-
chuimhnicheadh.
11 Mairidh deagh òighreachd gu bràth
d' an siol, agus tha' n clann an taobh a
stigh do' n chùmhnant.
12 Seasaidh an siol-san daingean, agus an
sliochd fein air an sgàth-san.
13 Mairidh an siol-san gu bràth, agus
cha dubhar an glòir-san a mach.
14 Tha an cuirp air an adhlacadh ann an
sìth, ach bithidh an àinm-san beò gu bràth.
15 Innsidh an sluagh mu'n gliocas, agus
foillsichidh an coimh-thional an cliù.
16 Thoilich Enoch an Tighearna, agus
ghlacadh suas e, air da a bhi 'na eisceimpleir
aithreachais do gach uile chinneach.
17 Fhuaradh Noah iomlan agus ionraic;
ann an àm na corruich ghabhadh e ann an
iomlaid (air son an t-saoghail;) uime sin
dh' fhàgadh e mar iarmad do' n t-saoghal
an uair a thàinig an tuil.
18 Rinneadh cùmhnant siorruidh ris,
nach rachadh gach feòil a dhìth ni' s mò
leis an dìlinn.
19 Bha Abraham 'na athair mòr do
iomadh pobull; a thaobh glòire cha robh
neach ann cosmhuil ris;
20 A ghléidh lagh an Ti a's Airde, agus
a bha ann an cùmhnant ris: dhàingnich e
an cùmhnant 'na fhèoil; agus an uair a
dhearbhadh e fhuaradh dìleas e.
21 Uime sin rinn e cìnnteach e le mionn-
aibh, gu' m beannaicheadh e na cinnich 'na
shiol, agus gu'n cuireadh se ann an lion-
mhorachd e mar dhuslach na talmhainn,
agus gu'n àrdaicheadh se a shìol mar na
réulta, agus gu' n tugadh e dhoibh mar
shéilbh o fhàirge gu fàirge, agus o' n
amhainn chum crìch iomallaich na tìre.
22 Maille ri Isaac mar an céudna dhàing-
nich e (air sgàth Abrahaim athar fein)
beannachd nan uile dhaoine, agus an co'-
cheangal,
23 Agus thug se air fois a ghabhail air
ceann Iacoib. Dh' aidich se e 'na bheann-
achd, agus thug e dha òighreachd, agus
roinn e na h-earrainnean aige: roinn se iad
a' m measg an dà thréibh dhéug.

## CAIB. XLV.

AGUS thug se a mach uaith duine trò-
caireach, a fhuair deagh ghean ann
an sealladh gach uile fheòla, eadhon Maois,
air a ghràdhachadh le Dia agus daoinibh,
aig am bheil cùimhneachan beannaichte.
2 Rinn se e cosmhuil ris na naoimh ghlòr-
mhor, agus dh' àrdaich se e, air chor is gu' n
robh eagal air a nàimhdibh roimhe.
3 Le a bhrìathraibh thug e air na h-
iongantasa sguir, agus rinn se glòrmhor e
ann an sealladh righre, agus thug se àithne
dha air son a shluaigh fein, agus nochd se
dha cuid d' a ghlòir fein.
4 Naomhaich se e 'na fhìreantachd agus
'na mhacantas, agus ròghnaich se e a mach
as na h-uile dhaoinibh.
5 Thug se air éisdeachd r' a ghuth, agus
thug se e chum an neòil dhùirch, agus
thug se àitheanta dha an làthair a ghnùis
fein, eadhon lagh na beatha agus an eòlais
a chum gu' n teagaisgeadh e a chùmhnanta
do Iacob, agus a bhreitheanasa do Israel.
6 Dh' àrdaich e Aaron, duine naomh cos-
mhuil ris, eadhon a bhràthair, do thréubh
Lébhi.
7 Rinn e cùmhnant siorruidh maille ris,
agus thug se dha an t-sagartachd am measg
an t-sluaigh; rinn se greadhnach e le
grinneasaibh maiseach, agus sgeudaich se e
le trusgan glòire.
8 Chàraich e glòir iomlan uime; agus
neartaich se e le sgeudachadh maiseach, le
briogais, le trusgan fada, agus an ephod.
9 Agus chuairtich se e le pomgranataibh,
agus le iomadh clag òir cruinn mu' n cuairt,
a chum an uair a ghluaiseadh e gu 'm

biodh fuaim ann, agus gleadhar air a
deanamh a dh' fhéudadh a bhi air a cluinn-
tinn anns an teampull, mar chùimhneachan
do chloinn a phobuill fein;
10 Le trusgan naomh, le h-òr, agus le
sìoda gòrm, agus le purpur, obair an fhir-
ghréise, le h-uchd-éididh a' bhreitheanais,
agus le Urim agus Tumim;
11 Le scàrlaid thoinnte, obair an fhir-
oibre ìnnleachdaich, le clochaibh luachmhor
air an gearradh mar shéulan, agus air an
suidheachadh ann an òr, obair an òr-
cheaird, le sgrìobhadh air a ghearradh mar
chuimhneachan, a réir àireimh thréubh
Israeil.
12 Shuidhich e coron òir air crùin an t-
sagairt, air an robh Naomhachd air a
ghearradh, ni maiseach urraim, obair luàch-
mhor, mianna nan sùl, deagh-mhaiseach
agus òirdheirc.
13 'Na làthair cha robh an leithid eile ann,
ni mò a chuir coigreach idir riamh an
leithid uime, ach a mhàin a chlànn fein,
agus clànn a chloinne-san do ghnàth.
14 Bithidh an ìobairtean gu buileach air
an caitheadh an còmhnuidh da uair gach
là.
15 Choisrig Maois e, agus dh' ùng se e le
h-oladh naoimh: shònraicheadh so dha le
cùmhnant shiorruidh, agus d' a shìol, co
fad 'sa mhaireadh na nèamha, gu'n deanadh
iad frithealadh dha, agus gu' n cuireadh iad
an céill dréuchd na sagartachd, agus gu' m
beannaicheadh iad an sluagh 'na àinm.
16 Ròghnaich se e o mheasg nan uile
dhaoine bèo a thabhairt ìobairtean do'n
Tighearna, tùis, agus fàile cùbhraidh, mar
chùimhneachan, a dheanamh réite air son a
shluaigh fein.
17 Thug e dha na h-àitheantan aige,
agus ùghdarras ann an reachdaibh nam
breitheanas, gu' n teagaisgeadh e do Jacob,
na teisteanasan, agus gu'n cuireadh e an
céill do Israel mu na reachdaibh aige.
18 Chaidh coigrich a'm bòinn r'a chéile
'na aghaidh, agus chàin iad e 'san fhàsach,
eadhon na daoine a bha air taobh Dhàtain
agus Abiroin, agus co'-chruinneachadh
Chòre, le féirg agus corruich.
19 Chunnaic an Tighearna so, agus chuir
e mi-ghean air, agus ann an dioghaltas a
chorruich chuireadh as doibh: rinn e
miorbhuilean orra, chum an sgrios leis
an lasair theintich.
20 Ach rinn se Aaron ni's urramaiche,
agus thug se òighreachd dha, agus roinn e
dha céud-thoraidh a' chinneis; dh' ullaich
e gu sònraichte aran ann am pailteas:
21 Oir dh' ith iad do na h-ìobairtibh aig
an Tighearna, a thug se dha fein agus d'a
shìol.
22 Os bàrr, cha robh òighreachd idir aige
ann am fearann an t-sluaigh, ni mò bha
cùibhrionn sam bith aige a'm measg an t-
sluaigh: oir is e an Tighearna fein a
chùibhrionn agus 'òighreachd.
23 Is e an treas fear ann an urram Phinees
mac Eleasair; a thaobh gu'n robh éud air
ann an eagal an Tighearna, agus gu'n do
sheas e suas le misnich cridhe an uair a
philleadh an sluagh air an ais, agus a rinn
iad réite air son Israeil.
24 Air an aobhar sin bha cùmhnant sìthe
air a dheanamh ris, gu'm biodh e 'na
cheannard air an naomh-ionad, agus air a
phobull fein, agus gu'm biodh urram na
sagartachd aige fein agus aig a shliochd gu
bràth;
25 A réir a' cho'-cheangail a rinneadh ri
Daibhidh mac Iesse, do thréubh Iuda, gu'm
biodh òighreachd an rìgh aig a shliochd
fein a mhàin; mar sin bha oighreachd
Aaroin gu bhi mar an céudna aig a shliochd
fein.
26 Gu'n d' thugadh Dia gliocas dhuit
'nad chridhe chum breth a thoirt air a
shluagh ann am fireantachd, a chum nach
cuirear as do na nithibh maithe aca, agus
gu' m mair an glòir-san gu bràth.

## CAIB. XLVI.

BHA Iesus mac Nabhe gaisgeil anns na
cogannaibh, agus thàinig se an déigh
Mhaois anns na faisneachdaibh, a rinneadh
mòr a réir àinme fein, chum muinntir
thaghta Dhé a shaoradh, agus chum diogh-
altas a dheanamh air na nàimhdibh a dh'
éirich suas 'nan aghaidh, air chor is gu'n
suidhicheadh e Israel 'nan òighreachd fein.
2 Nach mòr an glòir a fhuair e, an uair
a thog e a làmhan, agus a shìn e a mach a
chlaidheamh an aghaidh nam bailtean!
3 Cò e a sheas ri sin roimh-san? oir thug
an Tighearna fein a nàimhdean d'a ionn-
suidh.
4 Nach deachaidh a' ghrìan fein air a h-
ais trìd-san? agus nach robh aon là co fad
ri dhà?
5 Ghairm e air an Tighearna a's àirde, an
uair a theannaich na nàimhdean air gach
taobh dheth; agus dh' éisd an Tighearna
mòr ris.
6 Agus le clochaibh-meallain do mhòr-
chumhachd thug se air a' chath tuiteam gu
dìan air na cinnich, agus air slios (Bhet-
horoìn) sgrios se iadsan nach do ghéill, a
chum gu'm biodh fios aig na cinnich air an
uile neart, do bhrìgh gu'n do chàthaich e
ann an sealladh an Tighearna, agus gu'n
do lean e an t-Aon Cumhachdach.
7 Ann an àm Mhaois mar an céudna rinn
e obair thròcaireach, esan agus Caleb mac
Iephunne, do bhrìgh gu'n do sheas iad an
aghaidh a' cho'-thionail, agus gu'n do chum

iad an sluagh o' n pheacadh, agus gu' n do
chiùinich iad am mònmhor aingidh aca.
8 Agus a' sea céud mìle sluagh coise,
chaidh iadsan nan dithis a theasairginn
chum an tabhairt dh' ionnsuidh na h-
òighreachd, eadhon chum an fhearainn a
ta làn bainne agus meala.
9 Thug an Tighearna mar an céudna
neart do Chaleb, a dh' fhan maille ris chum
a sheann aoise: air chor is gu' n d' ìnndrinn
e air ionadaibh àrda na tìre, agus fhuair a
shiol e mar òighreachd;
10 A chum gu' m faiceadh clann Israeil
uile gur maith an nì an Tighearna a
leantuinn.
11 Agus a thaobh nam breitheamhna,
biodh an cùimhne beannaichte, gach aon
air 'àinm, aig nach deachaidh a cridhe
air striophachas, agus nach do theich o' n
Tighearna.
12 Biodh an cnàmhan sgiamhach as an
àite fein, agus biodh an àinm-san air an do
chuireadh urram air a leantuinn air an
sliochd fein.
13 Samuel, fàidh an Tighearna, agus air
a ghràdhachadh leis an Tighearna, shuidh-
ich e rioghachd, agus dh' ùng e prionnsan
thar an t-sluagh aige fein.
14 Le lagh an Tighearna thug e breith
air a' cho'-thïonal, agus bha meas aig an
Tighearn air Iacob.
15 Le dhìllseachd fhuàradh e 'na fhàidh
fìor, agus bha fios gu' n robh e dìleas le'
fhocal fein ann an sealladh.
16 Ghairm e air an Tighearna chumhach-
dach, an uair a theannaich a nàimhdean air
gach taobh mu' n cuairt da, an uair a dh'
iobair e an t-uan deothaïl.
17 Agus rinn an Tighearna tàirneanach o
nèamh, agus le fuaim mhòr thug se air a
ghuth a bhi air a chluinntinn.
18 Agus sgrios e uachdarain nan Tiriach,
agus uile phrionnsan nam Philisteach.
19 Agus roimh a chodal fhada rinn e
bòidean ann an sealladh an Tighearna
agus aoin ùngta, Cha do ghabh mi cuid
neach sam bith, eadhon uiread ri bròig;
agus cha do dhìt neach sam bith e.
20 Agus an déigh a bhàis rinn e fàidh-
eadaireachd, agus nochd e do' n rìgh a
chrioch fein, agus thog e a ghuth bharr na
talmhainn ann an fàisneachd, chum aingidh-
eachd an t-sluaigh a dhùbhadh a mach.

## CAIB. XLVII.

AGUS 'na dhéigh-san dh' éirich Natan
suas a dheanamh fàisneachd ann an
àm Dhàibhidh.
2 Ceart mar a bheirear an reamhrachd air
falbh o' n tabhartas-sìthe, mar sin rògh-
naicheadh Daibhidh a mach a' clòinn
Israeil.
3 Chluich e leis na leòmhanaibh mar leis
na meanntaibh, agus leis na ma-ghamh-
naibh mar leis na h-uanaibh.
4 Nach do mhàrbh e famhair, an uair a
bha e fathast òga? agus nach tug e
masladh air falbh o' n t-sluagh, an uair a
thog e suas a làmh leis a' chloich anns a'
chrann-tàbhuill, agus a bhuail e sios
spagluinn Gholiait?
5 Oir ghàirm e air an Tighearn a' s
airde; agus thug e dha neart 'na laìmh
dheise chum an gaisgeach tréun sin a
mhàrbhadh, agus chum adharc an t-sluaigh
a thogail suas.
6 Uime sin chuir an sluagh urram air
leis na deich mìltibh, agus mhol iad e ann
am beannachdaibh an Tighearna, do bhrìgh
gu' n tug e crùn glòire dha.
7 Oir sgrios e na nàimhdean air gach
taobh, agus thug e gu neoni na Philistich
a nàimhdean fein, agus bhris se an adharc
aca 'na blòighdibh gus an diugh.
8 'Na uile oibribh mhol e an t-Aon Naomh
a' s ro àirde le briathraibh glòire; shéinn e
òrain le uile chridhe fein, agus ghràdhaich
e an Ti a rinn e.
9 Shuidhich e mar an céudna luchd-séinn
air béulaobh na h-altarach, a chum le' n
guthannaibh gu' n deanadh iad ceòl tait-
neach, agus gu' n seinneadh iad molaidhean
'nan òranaibh gach là.
10 Rinn e na féillte maiseach dhoibh,
agus chuir e na h-amanna sòlaimte ann an
òrdugh chum na crìche, air chor is gu'm
moladh iad 'ainm naomh-san, agus gu' n
deanadh an teampull fuaim o' n mhad-
uinn.
11 Thug an Tighearna a pheacanna air
falbh, agus dh' àrdaich e 'adharc gu bràth;
thug e dha cùmhnant rìghre, agus righ-
chaithir glòire ann an Israel.
12 Dh' éirich mac glice suas 'na dhéigh,
agus air a sgàth-san ghabh e còmhnuidh
far am b' àill leis.
13 Rioghaich Solamh 'nàm sìochail, agus
chuireadh urram air; oir rinn Dia na h-uile
sìtheil mu' n cuairt da, a chum gu' n togadh
e tigh 'na àinm, agus gu' n ullaicheadh e
ionad-naomh-san gu bràth.
14 Nach bu ghlic thu 'nad' òige; agus,
mar thuil, nach do lionadh thu le tuigse!
15 Chòmhdaich t-anam an talamh gu
léir, agus tha thusa 'ga lionadh le cosamh-
lachdaibh dorcha.
16 Chaidh t-ainm fad a stigh do na h-
eileanaibh; agus air son do shìth ghràdh-
aicheadh thu.
17 Bha iongantas air na dùchannaibh riut
air son do chuid òrain, agus ghnàth-fhocal,
agus chosamhlachdan, agus mhìneachaidh.
18 Ann an àinm an Tighearna Dé, ris an
abrar Tighearna Dia Israeil, chruinnich

thu an t-òr mar umha, agus chuir thu an
t-airgiod an lionmhorachd mar luaidh.
19 Chròm thu do leasraidh do na mnàibh,
agus thugadh fo smachd thu led' choluinn.
20 Chuir thu smal air t-urram fein, agus
thruaill thu do shìol; air chor is gu' n tug
thu corruich air do chloinn, agus bha iad
fo bhròin air son t-amaideachd-sa.
21 Mar so roinneadh an rioghachd, agus
a mach a' Ephraim riaghladh rioghachd
cheannairceach.
22 Ach cha sguir an Tighearna o bhi trò-
caireach, ni mò a thèid aon d' a oibribh
a dhìth, ni mò a chuireas e as do ghineal
a mhuinntir thaghta fein, agus cha toir e
air falbh siol an tì a ghràdhaicheas e; air
an aobhar sin thug e fuidheal do Iacob,
agus a mach uaith-san fréumh do Dhaibh-
idh.
23 Mar so thàmhaich Solamh maille r' a
aithrichibh fein, agus do shiol fein dh' fhàg
e Roboam 'na dhéigh, eadhon amaideachd
an t-sluaigh, agus neach aig nach robh
tuigse sam bith, a thionndaidh air falbh
an sluagh trìd a chomhairle. Bha Jeroboam
ann mar an céudna, mac Nebait, a thug
air Israel peacachadh, agus a nochd do
Ephraim slighe a' pheacaidh.
24 Agus chuireadh am peacanna gu mòr
a' n lionmhorachd, chum gu' n do ghreas-
adh a mach as an fhearainn iad.
25 Oir dh' iarr iad a mach gach uile ain-
gidheachd, gus an tàinig an dìoghaltas orra.

## CAIB. XLVIII.

AN sin sheas am fàidh Elias suas mar
theine, agus loisg fhocal-san mar
lòchran.
2 Thug e gorta chruaidh orra, agus le
éud fein lughdaich e an àireamh aca.
3 Le focal an Tighearna dhruid. e suas
na nèamhan, agus thug e mar an céudna a
nuas teine tri uairean.
4 O Eliais, ciamar a chuireadh urram ort
'nad oibribh iongantach! agus co a dh'
fhéudas uaill a dheanamh cosmhuil riut-
sa!
5 A thog suas duine màrbh o' n bhàs,
agus 'anam a' ionad nam màrbh, le focal
an Ti a' s àirde:
6 A thug rìghre chum sgrios, agua daoine
urramach o' n leabaidh fein:
7 A chual achmhasan an Tighearna ann
an Sinai, agus ann an Horeb breitheanas
an dìoghaltais.
8 A dh' ùng righre chum diòghaltas a
dheanamh, agus fàidhean gu teachd 'na
dhéigh:
9 A thogadh suas ann an cuairt-ghaoith
teine, agus ann an carbad le h-eachaibh
teinnteach:
10 A chaidh òrduchadh air son achmhas-
ana 'nan àm fein, a chiùineachadh corruich
breitheanais an Tighearna mu' m bris e
mach ann an gairge, agus a thionndadh
cridhe an athar chum a' mhic, agus a thoirt
tréubhan Iacoib air an ais.
11 Is beannaichte iadsan a chunnaic thu,
agus a choidil ann an gràdh; oir bithidh
sinn gu cìnnteach bèo.
12 Is e Elias gu' n teagamh a bha air a
chòmhdachadh le cuairt-ghaoith; agus bha
Eliseus air a lionadh le a spiorad: fhad's
bu bheò e cha robh e air a ghluasad le
làthaireachd phrionnsa sam bith, ni mò
a b' urrainn neach idir a thoirt fo smachd.
13 Cha b' urrainn focal sam bith buaidh
a thoirt air; agus an déigh a bhàis rinn a
chorp fàidheadaireachd.
14 Rinn e iongantasa 'na bheatha, agus
aig a bhàs bha na h-oibre aige miorbhuil-
each.
15 Dh' aindeoin so uile cha d' rinn an
slùagh aithreachas, ni mò a theich iad o 'm
peacanna, gus an do mhilleadh iad, agus
gus an do ghiùlaineadh iad a mach as an
tìr fein, agus an do sgapadh iad air feadh
na talmhainn uile: gidheadh dh' fhuirich
sluagh beag, agus riàghladair ann an tigh
Dhaibhidh:
16 Dhe 'n robh cuid a rinn an ni sin a bha
taitneach do Dhia, agus cuid a chuir peac-
anna an lionmhorachd.
17 Dhàingnich Esecias a bhaile fein, agus
thug se an t-uisge a stigh 'na mheadhon:
thollaich e a charraig chruaidh le h-iar-
uinn agus rinn e tobraichean air son
uisge.
18 'Na àm-san thàinig Sennacherib a nios,
agus chuir e uaith Rabsaces, agus thog e
suas a làmh an aghaidh Shioin, agus rinn
e gu h-àrdanach ùaill.
19 An sin chriothnaich an cridheachan
agus an làmhan, agus bha iad ann am péine,
mar mhnai ri saothair-chloinne.
20 Ach ghàirm iad air an Tighearn a ta
tròcaireach, agus shìn iad a mach an làmh-
an da' ionnsuidh; agus air bàll chual an t-
Aon Naomh iad a mach a' flaitheanas, agus
shaor se iad le ministeirealachd Esai.
21 Bhuail e feachd nan Assiriach, agus
sgrios an t-aingeal aig iad.
22 Oir rinn Esecias an nì sin a thoilich an
Tighearna, agus bha e làidir ann an slighibh
Dhaibhidh athar fein, mar a dh' àithn Esai
am faidh dha, a bha mòr agus dìleas anns
an t-sealladh a thugadh dha.
23 'Na àm-san chaidh a' ghrìan air a h-
ais, agus shìn e a mach beatha an righ.
24 Chunnaic e le spiorad òirdheirc ciod a
thigeadh ma dheireadh gu crìch, agus thug
e comhfhurtachd dhoibh-san a bha ri caoidh
ann an Sion.
25 Dh' fhoillsich e ciod a thigeadh gu crìch

a chaoidh, agus nithe diòmhra mu 'n tach-
radh iad idir.

## CAIB. XLIX.

THA cùimhne Iosiais cosmhuil ri comh-
mheasgadh na fàile-cubhraidh a ta air
a deanamh le ìnnleachd an léigh: tha e
milis mar a' mhil anns gach uile bhéul, agus
mar chèol aig fleadh an fhìona.
2 Ghiùlan se e fein gu h-ionraic ann an
ath-leasachadh an t-sluaigh, agus thug se
air falbh gràinealachdan na h-àingidh-
eachd.
3 Stiùir se a chridhe fein chum an Tigh-
earna, agus ann an àm nan daoine mi-
dhiadhaidh stéidhich e aoradh Dhé.
4 Bha na h-uile neo-iomlan, ach Daibh-
idh, agus Esecias, agus Iosias; oir thréig
iad lagh an Ti a 's Airde, dh' fhàilnich
eadhon rìghre Iudaih;
5 Air an aobhar sin thug se an cumhachd
do mhuinntir eile, agus an glòir do chinn-
each coimheach.
6 Loisg iad baile taghta an ionaid-naoimh,
agus rinn iad na sraìde fàs, a réir fàisneachd
Ieremiais.
7 Oir bhuin iad gu h-olc ris-san, a bha
gidheadh 'na fhàidh air a naomhachadh ann
am bròinn a mhàthar, a chum gu 'n spion-
adh e a mach, gu 'n claoidheadh, agus gu 'n
sgriosadh e; agus gu 'n togadh e suas mar
an céudna, agus gu' n suidhicheadh e.
8 Is e Eseciel, a chunnaic an sealladh
glòrmhor, a nochdadh dha air carbad nan
céruban.
9 Oir thug se iomradh air na nàimhdibh
fo shàmhladh an uisge, agus stiùir se iadsan
a rinn gu ceart.
10 Agus biodh cùimhneachan an dà fhàidh
dhéug air a bheannachadh, agus biodh an
cnàmhan air an deanamh maiseach a rìs a
mach as an àite fein; oir thug iad comh-
fhurtachd do Iacob, agus shaor siad iad le
dòchas chìnnteach.
11 Ciamar a dh' àrdaicheas sinn Soro-
babel? bha eadhon esan mar shéul air an
làimh dheise.
12 Mar sin mar an céudna bha Iesus mac
Iosedeic; a thog, 'n an àm-san, an tigh,
agus a chuir suas teàmpull naomh do 'n
Tighearna, a dh' ullaicheadh air son glòir
shiorruidh.
13 Agus a 'm measg nan daoine taghta,
bha Neemias, aig an robh mòr-chliù, a thog
suas dhuinne na ballachan a bha air tuit-
eam, agus a chuir suas na geataichean agus
na cròinn, agus a thog suas ar làraichean a
ris:
14 Ach cha do dhealbhadh air an talamh
duine cosmhuil ri Enoch; oir thugadh bhàrr
na talmhainn e.
15 Ni mò a rugadh duine cosmhuil ri
Ioseph, uachdaran thairis air a bhràithribh,
'na thearmunn do' n phobull, aig an robh
a chnàmhan air am meas leis an Tighearna.
16 Bha Sem agus Set ann am mòr-urram
am measg dhaoine, agus mar an céudna
Adhamh os ceànn gach ni bèo 'sa chruith-
eachd.

## CAIB. L.

SIMON an t-àrd-shagart, mac Oniais,
a dh' ath-leasaich an tigh ri lìnn fein,
agus 'na làithibh fein a dhàingnich an
teàmpull:
2 Agus leis-san thogadh o 'n bhunait àn
àirde dhùbailt, àrd-dhàingneach a' bhall-
aidh mu 'n cuairt do' n teampull:
3 'Na làithibh-san, chaidh an t-amar a
ghleidheadh an uisge, a bha ann an cuairt
mar an cuan, a chòmhdachadh le leacaibh
umha:
4 Ghabh e cùram do 'n teampull nach
tuiteadh e, agus dhàingnich e am baile an
aghaidh teannachaidh:
5 Cia mòr an t-urram a chuireadh air am
measg an t-sluaigh 'n àm da teachd a mach
as an ionad-naomh!
6 Bha e mar réult na maidne ann am
meadhon neòil, agus mar a' ghealach aig
a làn:
7 Mar a' ghrian a' dealrachadh air teàm-
pull an Ti a 's Airde, agus mar am bogh-
froise a' toirt soluis anns na neùlaibh deal-
rach:
8 Agus mar bhlàth nan ròs ann an earr-
ach na bliadhna, mar na lilighean ri taobh
nan aimhnichean uisge, agus mar ghéuga
chraoibh na tùise 'nàm an t-sàmhraidh:
9 Mar theine agus tùis anns an tùiseir,
agus mar shoitheach de 'n òr air a bhual-
adh suidhichte leis gach gnè chlach luach-
mhor:
10 Agus mar chrann-olaidh maiseach
a' briseadh a mach le toradh, agus mar
chraobh-cìpruis a' fàs suas chum nan nèul,
11 An uair a chuir e uime trusgan an
urraim, agus a bha e air a sgeudachadh le
iomlanachd na glòire, an uair a chaidh e
suas chum na h-altarach naoimh, rinn e
trusgan na naomhachd urramach.
12 An uair a thug e na cuibhrionnan a
mach a' làmhaibh nan sagart, sheas e fein
ri taobh teallaich na h-altarach, air a chuairt-
eachadh air gach taobh le 'bhràithribh fein,
mar shéudar òga ann an Libanus; agus mar
chroinn-pailme chuairtich iad m' a thim-
chioll.
13 Mar so bha mic Aaroin uile 'nan glòir
fein, agus tabhartasa an Tighearna 'nan
làmhaibh, an làthair uile choimh-thionail
Israeil.
14 Agus a' crìochnachadh seirbhis na h-
altarach, chum gu 'n deànadh e maiseach

tabhartas an Ti Uile-chumhachdaich a 's
àirde,
15 Shìn e a mach a làmh dh' ionnsuidh a'
chupain, agus thaom e mach fuil an fhìon-
dhearc; thaom e mach aig coise na h-altarach
deagh fhàile cùbhraidh do 'n Righ a 's àirde
aig na h-uile.
16 An sin rinn mic Aaroin buaidh-chaith-
ream, agus shéid iad na troimpaidean àirgid,
agus rinn iad fuaim mhòir gu bhi air a
cluinntinn, mar chuimhneachan an làthair
an Ti a 's àirde.
17 An sin rinn an sluagh air fad cabhag,
agus thuit iad sios chum na talmhainn air
an aghaidhibh, chum aoradh a dheanamh
do 'n Tighearna Dia Uile-chumhachdach
fein, an Ti a' s Airde.
18 Shéinn an luchd-ciùil mar an céudna
molaidhean le 'n guthannaibh fein: rinn-
eadh cèol taitneach le h-iomadh sèorsa
fuaime.
19 Agus ghuidh an sluagh air an Tigh-
earna, an Ti a' s Airde, le h-ùrnuigh 'na
làthair-san a ta tròcaireach, gus an do
chriochnaicheadh sòlaimteachd an Tigh-
earna, agus an do chuir iad crioch air a
sheirbhis.
20 An sin chaidh e sios, agus thog e suas
a làmhan os ceann uile cho'-chruinneachaidh
chloinn Israeil, chum beannachadh an Tigh-
earna a thabhairt le bhilibh fein, agus chum
gàirdeachas a dheanamh 'na àinm.
21 Agus chròm siad iad fein sios chum
aoradh a dheanamh an dara uair, a chum
beannachadh fhaotuinn on Ti a 's Airde.
22 A nis uime sin beannaichibh Dia nan
uile, a mhàin a ta 'deanamh nithe iongan-
tach anns gach àite, a ta 'g àrdachadh ar
làithean o 'n bhròinn, agus a' buntainn ruinn
a réir a thròcaire fein.
23 Tha esan a' toirt aoibhneis cridhe
dhuinn, agus sìth 'nar làithibh - ne an
Israel a chaoidh :
24 Gu 'n co'-dhaingnicheadh e a thròcair
maille ruinn, agus gu 'n saoradh e sinn 'na
àm fein!
25 Tha da sheòrsa chinneach ann d' am
bheil fuath aig mo chridhe, agus cha chin-
neach idir an treas seòrsa :
26 Iadsan a ta 'nan suidh air béinn Sha-
maria, agus iadsan a ta' chòmhnuidh a' m
measg nam Philisteach, agus an sluagh
amaideach sin a ta 'fantuinn ann an Sichem.
27 Sgriòbh Iesus mac Shiraic ann an Ie-
rusalem anns an leabhar so, teagasg na
tuigse agus an eòlais, a thaom gliocas a
mach as a chridhe fein.
28 Is beannaichte esan a bhios air a
chleachdadh anns na nithibh sin: agus
esan a thaisgeas suas iad 'na chridhe fasaidh
e glice.
29 Oir ma ni se iad, bithidh e làidir air
son nan uile nithe; oir treòraichidh solus
an Tighearna esan, a bheir gliocas do na
daoinibh diadhaidh. Gu mo beannaichte
an Tighearna gu bràth. Amen, Amen.

## CAIB. LI.

*Urnuigh Iesuis mhic Shiraic.*

BHEIR mi buidheachas duit, O Thigh-
earn agus a Righ, agus molaidh mi
thu, O Dhé mo Shlànuighir: tha mise a'
toirt molaidh dod' àinm :
2 Oir is tusa am fhear-dionaidh agus am
fhear-cuideachaidh, agus theasairg thu mo
chorp o sgrios, agus o rioba na teanga
thuaileasaich, agus o na bilibh a dhealbhas
na bréugan, agus bha thu 'nad' fhear-còmh-
naidh leam an aghaidh mo nàimhdean :
3 Agus shaor thu mi, a réir lionmhorachd
do thròcairean agus mòrachd t-àinme fein,
o na fiaclaibh aca-san a bha deas chum m'
itheadh suas, agus as an làmhaibh-san a
bha an tòir air mo bheatha, agus o na
h-àmhghairibh éug-samhla a bha agam :
4 O thachdadh an teine air gach taobh,
agus o meadhon an teine sin nach do las
mi fein ;
5 O dhoimhneachd bronn ifrinn, o 'n
teanga neo - ghlan, agus o bhriathraibh
bréugach.
6 Le casaid do 'n righ o theanga éucoir-
each tharruing m' anam a 'm fagus eadhon
do 'n bhàs, bha mo bheatha am fagus do 'n
ifrinn a 's iochdaraich.
7 Chuairtich iad mi air gach taobh, agus
cha robh duine sum bith ann gu còmh-
nadh leam : sheàll mi air son cuideachaidh
dhaoine, ach cha robh a 'bheag ann.
8 An sin smuainich mi air do thròcair, O
Thighearna, agus air do ghniomharaibh o
shean, mar a shaoras tu a' leithid 'sa fhrith-
eileas ort, agus a 'thearnas tu iad a' lamh-
aibh nan nàimhdean.
9 An sin thog mi suas m' athchuinge o 'n
talamh, agus ghuidh mi air son teasairginn
o 'n bhàs.
10 Ghairm mi air an Tighearna, Athair
mo Thighearna, nach fàgadh e mi ann an
làithibh mo thrioblaid, agus ann an àm nan
uaibhreach, an uair nach robh cuideachadh
sam bith ann.
11 Molaidh mi t-ainm do gnàth, agus
seinnidh mi cliù le tàingeileachd; agus
mar so dh' éisdeadh ri m' ùrnuigh.
12 Oir tha thu 'gam shaoradh o sgrios,
agus 'gam theasairginn o 'n àm a ta olc;
uime sin bheir mi buidheachas, agus mo-
laidh mi thu, agus beannaichidh mi t-àinm,
O Thighearna.
13 An uair a bha mi fathast òga, no mu 'n
deachaidh mi riamh am fad as, dh' iarr mi
gliocas gu follaiseach 'nam' ùrnuigh.

14 Ghuidh mi air a son an làthair an
teàmpuill, agus iarraidh mi mach i eadhon
chum na crìche.
15 Eadhon o'n bhlàth gus an robh am
fion-dhearc abuich, rinn mo chridhe gàir-
deachas innte: chaidh mo chos air an t-
slighe cheairt; o m' òige suas bha mi an
tòir oirre.
16 Chròm mi sios gu beag mo chluas,
agus fhuair mi i, agus thugadh dhomh
mòran fòghluim.
17 Fhuair mi buannachd an sin, uime sin
bheir mi a' ghlòir dhàsan a thug gliocas
domh.
18 Oir rùnaich mi nithe a dheanamh 'na
déigh, agus lean mi gu dùrachdach an ni
a ta maith; uime sin cha chuirear fo àmh-
luadh mi.
19 Rinn m' anam strìth rithe, agus bha
mi pòncail 'nam dheanadas; shìn mi a mach
mo làmhan chum nan nèamhan shuas, agus
rinn mi caoidh air son m' aineolasa d' a
taobh.
20 Stiùir mi m' anam d' a h-ionnsuidh,
agus fhuair mi i ann am fior-ghlaoinead:
bha mo chridhe air aonachadh rithe o' n
toiseach, uime sin cha tréigear mi.
21 Bha trioblaid air mo chridhe 'ga h-iar-
raidh; air an aobhar sin fhuair mi deagh
sheilbh.
22 Thug an Tighearn teanga dhomh mar
dhuais domh, agus molaidh mi esan leatha.
23 Dlùthaichibh rium, sibhse neo-fhògh-
luimte, agus tàmhaichibh ann an tigh an
fhòghluim.
24 Ca'r son a ta sibh màll, agus ciod a deir
sibh mu na nithibh sin, do bhrìgh gu 'm
bheil bhur n-anama ro thartmhor?
25 Dh' fhosgail mi mo bhéul, agus thubh-
airt mi, Ceannaichibh i air bhur son fein
gu 'n airgiod.
26 Cuiribh bhur muineal fo'n chùing, agus
faigheadh bhur n-anam eòlas: tha i dlùth
air làimh a dh' fhaotuinn a mach.
27 Faicibh le'r sùilibh, ciamar nach robh
agam ach beagan saoithreach, agus a fhuair
mi dhomh fein mòran foise.
28 Faigh fòghlum le àireamh mhòir àir-
gid, agus faigh mòran òir leis.
29 Deanadh t-anam gàirdeachas 'na thrò-
cair, agus na bi fo nàir air son a chliù.
30 Deanaibh bhur n-obair 'na tràth, agus
'na àm fein bheir e dhuibh bhur duais.

---

# BARUC.

## CAIB. I.

AGUS is iad so briathra an leabhair a
sgrìobh Baruc mac Neriais, mhic
Mhaasiais, mhic Shedeciais, mhic Asadiais,
mhic Chelciais, ann am Babilon,
2 Anns a' chùigeamh bliadhna, agus air an
t-seachdamh là do 'n mhios, an t-àm anns
an do ghlac na Chaldeich Ierusalem, agus
an do loisg iad le teine e.
3 Agus léugh Baruc briathran an leabhair
so ann an éisdeachd Ieconiais mhic Ioacim
righ Iudaih, agus ann an cluasaibh an t-
sluaigh air fad a thàinig a dh' éisdeachd an
leabhair,
4 Agus ann an éisdeachd nan uaislean,
agus chuid mhac an rìgh, agus ann an éisd-
eachd nan seanair, agus an t-sluaigh gu
léir, o 'n neach a 's ìllse chum an neach a 's
àirde, eadhon nan uile a bha 'chòmhnuidh
ann am Babilon ri taobh na h-àibhne Suid.
5 Uime sin ghuil iad, thraisg iad, agus
rinn iad ùrnuigh an làthair an Tighearna.
6 Rinn iad mar an céudna cruinneachadh
airgid, a réir comais gach neach:
7 Agus chuir iad e do Ierusalem dh' ionn-
suidh Ioacim an t-àrd-shagairt, mhic Chel-
ciais, mhic Shaloim, agus dh' ionnsuidh nan
sagart, agus an t-sluaigh uile a fhuàireadh
maille ris ann an Ierusalem,
8 Aig a' cheart àm 'san d' fhuair e soithich-
ean tighe an Tighearna, a ghiùlaineadh a
mach as an teampull, chum an cur air an
ais do thìr Iuda, an deicheamh là do 'n
mhios Sibhan, eadhon, soithichean àirgid,
a rinn Sedecias mac Iosiais righ Iudaih,
9 An déigh do Nabuchodonosor righ Bha-
biloin Ieconias a ghiùlan air falbh, agus na
prionnsa, agus na bràighdean, agus na daoine
cumhachdach, agus muinntir na tìre, o Ie-
rusalem, agus an tabhairt dh' ionnsuidh
Bhabiloin.
10 Agus thubhairt iad, Feach, chuir sinn
àirgiod a' d' ionnsuidh a cheannachadh iòb-
airte-loisgte, agus iobairtean-peacaidh, agus
tùis, agus ulluichibh-sa màna, agus iobair-
ibh air altair an Tighearna ar Dé;
11 Agus guidhibh air son beatha Na-
buchodonosoir righ Bhabiloin, agus air son
beatha Bhaltasair a mhic, chum gu'm biodh
an làithean air an talamh mar làithean
fhlaitheanais:
12 Agus bheir an Tighearna neart dhuinne,
agus soillsichidh e ar sùilean, agus bithidh
sinn beò fo sgàile Nabuchodonosoir righ
Bhabiloin, agus fo sgàile Bhaltasair a mhic,

agus ni sinn seirbhis dhoibh rè iomadh là,
agus gheibh sinn deagh-ghean 'nan sealladh.
13 Agus guidhibh mar an céudna air ar
son-ne ris an Tighearn ar Dia; oir pheac-
aich sinn an aghaidh an Tighearn ar Dia-
ne; agus gu ruig an là 'n diugh cha 'n 'eil
fearg an Tighearna agus a chorruich air an
tionndadh air falbh uainn.
14 Agus léughaidh sibh an leabhar so a
chuir sinn d' ur n-ionnsuidh, a dheanamh
aideachaidh ann an tigh an Tighearna, air
na làithibh féille agus sòlaimte.
15 Agus their sibh, Is an do 'n Tighearn
ar Dia a bhuineas fìreantachd, ach dhuinne
rugha gruaidhe, mar a thàinig e gu crìch
an diugh, dhoibh-san ann an Iuda, agus do
luchd-àiteachaidh Ierusaleim,
16 Agus d' ar righribh, agus d' ar prionn-
saibh, agus d' ar sagartaibh, agus d' ar fàidh-
ibh, agus d' ar n-aithrichibh:
17 Oir pheacaich sinne a 'n làthair an
Tighearna,
18 Agus bha sinn eas-ùmhal da, agus cha
d' éisd sinn ri guth an Tighearna ar Dé,
a ghluasad anns na h-àitheantaibh a thug
e dhuinn gu follaiseach:
19 O 'n là 'san d' thug an Tighearn ar
roimh-aithrichean a mach a' tìr na h-Eiphit,
gu ruig an là 'n diugh, bha sinn eas-ùmhal
do 'n Tighearn ar Dia, agus bha sinn dear-
madach ann an éisdeachd r' a ghuth.
20 Uime sin dhlùthaich na truaighean
ruinn, agus am mallachadh, a shònraich an
Tighearna le 'sheirbhiseach Maois, aig an
àm 'san tug e ar n-aithrichean a mach a' tìr
na h-Eiphit, a thabhairt fearainn duinn a ta
'sruthadh le bainne agus le mil, ceart mar
a chithear e air an là an diugh.
21 Gidheadh cha d' éisd sinn ri guth an
Tighearna ar Dé, a réir uile bhriathar nam
fàidh, a chuir e d' ar n-ionnsuidh:
22 Ach lean gach neach breitheanachadh
a chridhe aingidh fein, a dheanamh seirbhis
do dhiathaibh coimheach, agus a chur ain-
gidheachd an gniomh ann an sealladh an
Tighearna ar Dé-ne.

## CAIB. II.

AIR an aobhar sin rinn an Tighearna
fìrinneach 'fhocal fein, a labhair e
nar n-aghaidh, agus an aghaidh ar breith-
eamhna a thug breith air Israel, agus an
aghaidh ar righre, agus an aghaidh ar
prionnsa, agus an aghaidh dhaoine Israeil
agus Iuda,
2 A thabhairt plàighean mòra oirnne, a
leithid 'snach do thachair riamh fo nèamh
air fad, mar a thàinig e gu crìch ann an
Ierusalem, a réir nan nithe a sgriobhadh
ann an lagh Mhaois;
3 Gu 'n itheadh duine feòil a mhic fein,
agus feòil a nighinn fein.
4 Os bàrr, thug e thairis iad gu bhi fo
cheannsachd aig na rioghachdaibh sin uile
a ta mu 'n cuairt duinn, gu bhi mar mhas-
ladh agus sgrios am measg gach uile shluaigh
mu 'n cuairt far an do sgap an Tighearn
iad.
5 Mar so bha sinn air ar tilgeadh sios,
agus cha 'n ann air ar n-àrdachadh, do
bhrìgh gu 'n do pheacaich sinn an aghaidh
an Tighearna ar Dé-ne, agus nach robh
sinn ùmhal d'a ghuth.
6 Is ann do 'n Tighearn ar Dia a bhuineas
fìreantachd; ach nàire follaiseach dhuinn
fein agus d' ar n-aithrichibh, mar a ta r' a
fhaicinn an diugh.
7 Oir thàinig na plàighean sin uile oirnne,
mar a chuir an Tighearn an céill 'nar n-
aghaidh.
8 Gidheadh cha d' rinn sinn ùrnuigh an
làthair an Tighearna chum gu'm pilleadh
gach aon againn o smuaintibh a chridhe
aingidh fein.
9 Air an aobhar sin rinn an Tighearna
faire thairis oirnn air son uilc, agus thug
an Tighearna sin oirnne: oir tha 'n Tigh-
earna ceart 'na uile oibribh fein a dh' àithn
e dhuinn.
10 Gidheadh cha d' éisd sinn r'a ghuth-
san, chum gluasad ann an àitheantaibh an
Tighearna, a chàruich e fa'r comhair.
11 Agus a nis, O Thighearna Dhé Israeil,
a thug do shluagh fein a mach a' tir na h-
Eiphit le làimh chumhachdaich agus le
gàirdein àrda, agus le comharaibh, agus le
h-iongantasaibh, agus le mòr-chumhachd,
agus a fhuair àinm dhuit fein, mar a chith-
ear an diugh:
12 O Thighearn ar Dé-ne, pheacaich sinn,
rinn sinn gu mi-dhiadhaidh, agus ghiùlan
sinn sinn fein gu neo-fhirinneach 'nad' òr-
duighibh fein gu léir.
13 Pilleadh do chorruich air falbh uainn;
oir is beagan sinn a dh' fhàgadh am measg
nan cinneach, far an do sgap thu sinn.
14 Eisd r' ar n-ùrnuighibh, agus r 'ar n-
ìarrtasaibh, O Thighearna, agus saor sinn
air do sgàth fein, agus thoir duinn deagh-
ghean 'nan sealladh-san a threòraich air
falbh sinn:
15 Chum fios a bhi aig an talamh gu léir
gur tusa an Tighearna ar Dia, do bhrìgh
gu 'm bheil Israel agus a shliochd air ain-
meachadh an déigh t-àinme fein.
16 O Thighearna, seàll nuas od' thigh
naomha fein, agus smuainich oirnne; cròm
do chluas, a Thighearna, a dh' éisdeachd
ruinn.
17 Fosgail do shùilean, agus amhairc; oir
cha toir na màirbh a ta 'sna h-uaighibh, aig
am bheil an anaman air an toirt as an corp-
aibh, aon chuid cliù no fireantachd do 'n
Tighearna:

18 Ach an t-anam a ta gu mòr air a
chlaoidh, a ta 'gluasad gu cròm agus dìblidh,
agus na sùilean a ta 'fannachadh, agus an
t-anam ocrach, bheir iad duit moladh agus
fìreantachd, O Thighearna.
19 Air an aobhar sin tha sinn a' cur ar n-
athchuinge gu h-iriosal a suas 'nad' làthair,
O Thighearna ar Dé-ne, air sgàth fìrean-
tachd ar n-aithriche agus ar righre.
20 Oir chuir thusa a mach do chorruich
agus do dhioghaltas oirnne, mar a labhair
thu led' sheirbhisich na fàidhean, ag ràdh,
21 Mar so a deir an Tighearna, Cromaibh
sios bhur guàillean a dheanamh seirbhis
do righ Bhabiloin; mar so fanaidh sibh
anns an tìr a thug mise d' ur n-aithrich-
ibh.
22 Ach mar éisd sibh ri guth an Tigh-
earna, a dheanamh seirbhis do rìgh Bha-
biloin,
23 Bheir mi air guth a chridhealais sgur
ann am bailtibh Iuda, agus air an taobh
a mach do Ierusalem, agus air guth an
aoibhneis, agus air guth an fhir-nuaidh-
phòsda, agus air guth na bean-nuaidh-
phòsda; agus bithidh an tìr gu léir air
a fàsachadh a thaobh luchd-àiteachaidh.
24 Ach cha'n éisdeamaid rid' ghuth, chum
seirbhis a dheanamh do righ Bhabiloin:
uime sin rinn thu fìrinneach na briàthran
a labhair thu led' sheirbhisich na fàidhean,
'se sin, gu 'n rachadh cnàmhan ar rìghre,
agus cnàmhan ar n-aithriche, a thoirt a
mach as an ionadaibh.
25 Agus, féuch, tha iad air an tilgeadh a
mach chum teas an latha, agus chum reòdha
na h-òidhiche, agus fhuair iad am bàs le
truaighibh mòra trid gorta, trid claidheimh,
agus trid plàighe.
26 Agus rinn thu fàs an tigh a dh' ain-
micheadh air t-àinm fein, mar a ta e an
diugh r' a fhaicinn, air sgàth aingidheachd
thighe Israeil, agus thighe Iuda.
27 O Thighearn ar Dé-ne, bhuin thu
ruinn a réir t-uile mhaitheis fein, agus a
réir na tròcaire sin gu léir agad fein,
28 Mar a labhair thu led' sheirbhiseach
Maois, anns an là an dh' àithn thu dha
do lagh a sgriobhadh a 'n làthair chloinn
Israeil, ag ràdh,
29 Mar éisd sibh rim' ghuth gu cinnteach
tionndaidhear a' chuideachd mhòir so gu
bhi 'nan àireamh bheag a 'm measg nan
cinneach far an sgap mi iad.
30 Oir bha fios agam nach éisdeadh iad
rium, do bhrigh gur sluagh rag-mhuin-
ealach iad; ach ann an tìr am bràighdeanais
cuimhnichidh iad orra fein,
31 Agus bithidh fios aca gur mise an
Tighearna an Dia-san; oir bheir mi dhoibh
cridhe, agus cluasan chum éisdeachd;
32 Agus molaidh iad mi ann an tìr am
braighdeanais, agus smuainichidh iad air
m' àinm,
33 Agus pillidh iad o 'n rag-mhuinealachd,
agus o 'n droch gniomharaibh fein; oir
cùimhnichidh iad air slighe an aithrichean
fein, a pheacaich a 'n làthair an Tighearna.
34 Agus bheir mi iad a rìs chum an fhear-
ainn a gheall mi le mionnaibh d'an aith-
richibh, Abraham, Isaac, agus Iacob, agus
bithidh iad 'nan uachdaranaibh air; agus
mèudaichidh mi iad, agus cha bhi iad air
an lughdachadh.
35 Agus ni mi cùmhnant siorruidh riutha
gu bhi a 'm Dhia dhoibh, agus bithidh iad-
san nan sluagh dhomh-sa: agus tuilleadh
ni 's mò cha ghreas mi mo phobull Israel a
mach as an tìr a thug mi dhoibh.

## CAIB. III.

O THIGHEARN Uile-chumhachd-
aich, a Dhé Israeil, tha 'n t-anam
ann an àmhghar, tha 'n spìorad fo thriob-
laid, ag éigheach riut.
2 Eisd, O Thighearna, agus dean tròcair;
oir tha thusa tròcaireach: agus gabh truas
dinn, do bhrigh gu 'n do pheacaich sinn
nad' aghaidh.
3 Oir mairidh tusa gu bràth, agus thèid
sinne gu h-iomlan a dhìth.
4 O Thighearn Uile-chumhachdaich,
thusa a Dhé Israeil, éisd a nis ri h-ùr-
nuighibh nan Israelach a ta màrbh, agus
an cloinne, a pheacaich nad' làthair, agus
nach d' éisd rid' ghuth-sa an Dia aca: air
son na h-àobhair so tha na plàighean sin a'
leantuinn gu dlùth ruinn.
5 Na cùimhnich aingidheachdan ar roimh-
aithriche: ach smuainich air do chumh-
achd agus air t-àinm fein a nis aig an àm so.
6 Oir is tusa an Tighearn ar Dia; agus
thusa, O Thighearna, molaidh sinne.
7 Chum na crìche so chuir thu t-eagal
fein 'nar cridheachaibh, chum gu 'n gàirm-
eamaid air t-ainm, agus gu 'm molamaid
thu 'nar bràighdeanas: oir ghairm sinn gu
cùimhne uile aingidheachd ar roimh-aith-
richean a pheacaich a 'd' làthair.
8 Féuch, tha sinn an diugh fathast 'n 'ar
bràighdeanas, far an do sgap thu sinn, mar
mhasladh agus mar mhallachadh, agus far
am bheil sinn buailteach do dhiol-thuaras-
dalaibh, a réir uile aingidheachd ar n-aith-
riche, a chlaon o 'n Tighearna an Dia fein.
9 Eisd, Israeil, ri aitheantaibh na beatha;
tabhair cluas a thuigsinn gliocais.
10 Cia mar a thachair e, Israeil, gu 'm
bheil thusa ann an tìr do naimhdean, gu 'm
bheil thu air fàs sean ann an dùthaich
choigrich, gu 'm bheil thu air do thruaill-
eadh leis na màirbh,
11 Gu 'm bheil thu air t-àireamh maille
riu-san a théid sios do 'n uaigh?

12 Thréig thu tobar a' ghliocais.
13 Oir na 'm biodh tu air gluasad ann an
slighe Dhe, bhiodh tu air gabhail còmh-
nuidh ann an sìth gu bràth.
14 Faigh a mach c' àit am bheil gliocas,
c' àit am bheil neart, c' àit am bheil tuigse;
chum eòlas a bhi agad mar an céudna c' àit
am bheil faide làithean, agus beatha, c' àit
am bheil sealladh nan sùl, agus sìth.
15 Cò a fhuair a h-àite a mach? no cò a
thàinig chum nan ionmhas aice?
16 Ciod a dh' éirich do phrionnsaibh nan
cinneach, agus dhoibh-san a riaghail thar
bheathaichean na talmhainn;
17 Iadsan aig an robh am fearas-chuid-
eachd maille ri èunlaith an adhar, agus
iadsan a thaisg suas airgiod agus òr, anns
am bheil daoine a' cur an dòchais, agus
nach sguir ann a bhi 'gam faotuinn?
18 Oir iadsan a dh' oibrich ann an air-
giod, agus a bha co cùramach, agus aig am
bheil oibre do-rannsachaidh,
19 Tha iad air teicheadh, agus air dol sios
d' on uaigh, agus thàinig muinntir eile nuas
'nan àite.
20 Chunnaic òganaich solus, agus ghabh
iad còmhnuidh air an talamh; ach slighe
an eòlais cha b' aithne dhoibh,
21 Ni mò a thuig iad a shligheanna, no an
d' rinn iad gréim air: bha an sliochd-san
fad as o 'n t-slighe sin.
22 Cha chualas guth oirre ann an Canaan,
ni 's mò am facas i ann an Teman.
23 Na h-Agarenich a ta 'g iarraidh glio-
cais air an talamh, ceannaichean Mherain
agus Themain, ùghdairean nan ùr-sgéul,
agus luchd-rànnsachaidh a mach na tuigse;
cha robh eòlas aig a h-aon diubh sin air
slighe na gliocais, no cùimhne air a sligh-
ibh.
24 O Israeil, cia mòr tigh an Tighearna!
agus cia farsuing ionad na séilbh aige!
25 Mòr, agus gu 'n chrìch; àrd agus gu 'n
tomhas air a mhèud.
26 An sin bha na famhairean a bha àin-
meil o thùs, a bha co mòr ann an àirde,
agus co ealanta 'sa chath:
27 Cha do ròghnaich iad so an Tighearna,
ni mò thug esan slighe an eòlais doibh:
28 Ach sgriosadh iad, do bhrìgh nach robh
gliocas aca, agus chaidh iad a dhìth tre 'n
amaideachd fein.
29 Cò a chaidh suas do nèamh, agus a
ghabh gréim oirre, agus a thug a nuas as na
nèulaibh i?
30 Cò a chaidh nùll air a chuan, agus a
fhuair i, agus a bheir leis i air son òir fior-
ghlan?
31 Cha 'n aithne do dhuine sam bith a
slighe, ni mò a smuainicheas e air a céum.
32 Ach esan d' an aithne na h-uile nithe
is aithne dha ise, agus fhuair e a mach i le
'thuigse: esan a dh' ullaich an talamh a'
chaoidh tuilleadh lion se e le beathaichibh
cheithir-chasach:
33 Esan a chuireas a mach solus, agus
théid e a mach, gairmidh se e a rìs, agus
bithidh e ùmhal da le h-eagal.
34 Dhealraich na réulta'nam fairibh, agus
rinn iad gàirdeachas: an uair a ghairmeas
e orra, their iad, Tha sinne an so: agus mar
so le gàirdeachas nochd iad solus dàsan a
rinn iad.
35 Is e so ar Dia-ne, agus cha toirear
iomradh air aon idir eile a 'n coimeas ris.
36 Fhuair esan a mach uile shlighe an
eòlais, agus thug se e do Iacob a sheirbhis-
each fein, agus do Israel aon ionmhuinn
fein.
37 An déigh sin nochd se e fein air an
talamh, agus rinn e còmhradh ri daoinibh.

## CAIB. IV.

IS e so leabhar àitheanta Dhé, agus an
lagh a mhaireas gu bràth: thig iadsan
uile a ghleidheas e chum beatha: ach gheibh
iadsan a dh' fhàgas e am bàs.
2 Pìll thusa, O Iacoib, agus dean gréim
air: imich ann an làthair an t-soluis aige,
a chum gu 'n sòillsichear thu.
3 Na toir t-urram fein do neach eile, no
na nithe a ta chum buannachd dhuit do
chinneach coimheach.
4 O Israeil, is sona sinne: oir tha na
nithe a ta taitneach do Dhia air an dean-
amh aithnichte dhuinne.
5 Biodh deagh mhisneach agaibh-sa, mo
phobull fein, cùimhneachan Israeil.
6 Bha sibh air bhur reiceadh do na cinn-
ich, cha 'n ann chum (bhur) sgrios: ach do
bhrìgh gu 'n do ghluais sibh Dia gu cor-
ruich, thugadh thairis sibh d' ur nàimhdibh.
7 Oir bhrosnaich sibh esan a rinn sibh, le
bhi 'g ìobradh do dheamhanaibh, agus cha
'n ann do Dhia.
8 Dhìchuimhnich sibh an Dia siorruidh,
a dh' àraich sibh; agus chuir sibh bròn air
Ierusalem, a dh' altruim sibh.
9 Oir an uair a chunnaic ise corruich Dhé
a' teachd oirbh, thubhairt i, Eisdibh, O
sibhse a ta chòmhnuidh mu 'n cuairt do
Shion: thug Dia moran bròin orm;
10 Oir chunnaic mi braighdeanas mo chuid
mhac agus nighean, a thug an Ti siorruidh
orra.
11 Le h-aoibhneas dh' àraich mi iad; ach
chuir mi air falbh iad le gul agus caoidh.
12 Na deanadh duine sam bith gàirdeachas
tharum, bàntrach, agus aìr mo thréigsinn
le mòran, a dh' fhàgadh falamh air son
pheacanna mo chloinne fein; do bhrigh
gu 'n do theich iad o lagh an Tighearna.
13 Cha robh èolas aca air a reachdaibh,
ni mò a ghluais iad ann an slighibh àith-

eanta-san, no a dh' imich iad 'na' fhireant-
achd ann an ròidibh a theagaisg.
14 Thigeadh iadsan a ta chòmhnuidh mu
'n cuairt do Shion; agus cùimhnichibh
braighdeanas mo chuid mhac agus nighean,
a thug an Ti siorruidh orra.
15 Oir thug e cinneach orra a' m fad as,
cinneach gu 'n nàire, agus aig am bheil
càinnt neònach, aig nach robh urram aon
chuid do sheann duine, no truas do lean-
abh.
16 Thug iad sin air falbh clann ro ion-
mhuinn na bàntraich, agus dh' fhàg iad ise
a bha 'na h-aonar brònach as éugais a cuid
nighean.
17 Ach ciod an comas th' agam oirbh?
18 Oir esan a thug na plàighean sin oirbh,
saoraidh e sibh a' làmhaibh bhur nàimh-
dean.
19 Imichibh romhaibh, O a chlann, imich-
ibh romhaibh: oir dh' fhàgadh aonaranach
mi.
20 Chuir mi dhiom sgeudachadh na sìthe,
agus chuir mi umam sac-aodach m' ùr-
nuigh: glaodhaidh mi ris an Ti shiorruidh
'nam làithibh fein.
21 Biodh deagh mhisneach agaibh, O a
chlann, glaodhaibh ris an Tighearna, agus
saoraidh e sibh o chumhachd agus o laimh
bhur nàimhdean fein.
22 Oir tha mo dhòchas anns an Ti shior-
ruidh, gun saor e sibh: agus thàinig aoibh-
neas do 'm ionnsuidh o 'n Ti Naomh, a
thaobh na tròcairc a thig gu luath d' ur
n-ionnsuidh o 'n Ti shiorruidh ar Slàn-
uighear.
23 Oir chuir mi a mach sibh le caoidh
agus gul: ach thug Dia dhomh sibh a rìs
le gàirdeachas agus aoibhneas gu bràth.
24 Amhuil mar a chunnaic a nis coimh-
earsnaich Shioin bhur bràighdeanas: mar
sin chìth iad gu 'n dàil bhur slàinte o 'n
Dia againne, a thig oirbh le mòr ghlòir,
agus soilleireachd an Ti shiorruidh.
25 A chlann, fuilingibh gu foighidinneach
a' chorruich a ta air teachd oirbh o Dhia:
oir rinn bhur nàmhaid géur-leamhuinn
oirbh; ach chìth sibh a sgrios-san gu h-eal-
amh, agus saltraidh sibh air a mhuineal.
26 Chaidh mo chuideachd dhìblidh air
slighibh gàrbha, agus thugadh air falbh
iad mar thréud air a ghlacadh leis na
nàimhdibh.
27 Biodh deagh mhisneach agaibh, O a
chlann, agus glaodhaibh ri Dia; oir cùimh-
nichear leis-san sibh a thug na nithe sin
oirbh.
28 Oir do bhrigh gu 'm bi bhur toil fein
dol air seacharan o Dhia; mar sin, air
duibh pilltinn, iarraibh e deich uairean
ni 's mò.
29 Oir bheir esan a thug na plàighean
sin oirbh aoibhneas siorruidh dhuibh a rìs
maille ri bhur slàinte.
30 Biodh deagh chridhe agad, O Ierusa-
leim; oir bheir esan a thug an t-àinm sin
ort comhfhurtachd dhuit.
31 Is truagh iadsan a shàruich thu, agus
a rinn gàirdeachas rid' thuiteam.
32 Is truagh na bailte sin d' an d' rinn
bhur clann seirbhis: is truagh ise a fhuair
bhur cuid mhac.
33 Oir mar a rinn i gàirdeachas ri bhur
sgrios, agus mar a bha aoibhneas oirre ri
bhur tuiteam; mar sin bithidh doilghios
oirre air son bhur fàsachaidh.
34 Oir bheir mise air falbh gàirdeachas a
mòr chuideachd, agus bìthidh a h-uabhar
air a thionndadh gu caoidh.
35 Oir thig teine oirre o 'n Ti shiorruidh,
a bhios gu fada r' a fhulang; agus àitichear
i le diàbhlaibh rè ùine fhada.
36 O Ierusaleim, seall mu 'n cuairt duit a
réir na h-àird-an-ear, agus faic an t-aoibh-
neas a thig 'nad' ionnsuidh o Dhia.
37 Féuch, thig do chuid mhac, a chuir thu
air falbh; thig iad, air an cruinneachadh r' a
chéile as an àird-an-ear chum na h-àird-
an-iar le guth an Ti Naoimh, a' deanamh
gàirdeachais ann an glòir Dhé.

## CAIB. V.

CUIR diot, O Ierusaleim, trusgan do
bhròin agus t-àmhghair, agus cuir
umad maise na glòire a thig o Dhia gu
bràth.
2 Tilg umad trusgan dà-fhillte na fìrean-
tachd a thig o Dhia: agus cuir coron air do
cheann do ghlòir an Ti shiorruidh.
3 Oir nochdaidh Dia do shoilleireachd do
gach dùthaich fo nèamh.
4 Oir gairmidh Dia air t-àinm gu bràth,
mar so, Sìth na fìreantachd; agus, Glòir
aoraidh Dhé.
5 Eirich, O Ierusaleim, agus seas gu h-àrd,
agus seàll mu 'n cuairt a réir na h-àird-an-
ear, agus faic do chlann air an tional o'n
àird-an-iar gu ruig na h-àird-an-ear, le
guth an Ti Naoimh, a' deanamh gàirdeachais
ann a bhi cùimhneachadh Dhé.
6 Oir theich iad uait-sa air an coise, agus
thugadh air falbh le 'n nàimhdibh iad: ach
tha Dia 'gan tabhairt 'nad' ionnsuidh air an
àrdachadh le glòir, mar chloinn na riogh-
achd.
7 Oir shònraich Dia gu 'm biodh gach
béinn àrd, agus na brùachan a mhair uine
fhada, air an tilgeadh sios, agus na glinn
air an lionadh, a dheanamh na talmhainn
réidh, a chum gu 'n gluais Israel gu tear-
uinte ann an glòir Dhé.
8 Os bàrr, cuiridh eadhon na còilltean,
agus gach craobh dhe 'm bheil deagh-fhàile,
sgàile air Israel, le h-àithne Dhé.

9 Oir treòraichidh Dia Israel le h-aoibhneas, ann an solus a ghlòire fein, leis an tròcair agus an fhìreantachd a thig uaith fein.

## LITIR IEREMI.

### CAIB. VI.

DÙBLACHADH litireach, a chuir Ieremi d' an ionnsuidh-san a bha gu bhi air an giùlan 'nam bràighdibh do Bhabilon le righ 'nam Babilonach, a chur an céill doibh, mar a dh' àithneadh dhà le Dia.
2 A thaobh nam peacanna a rinn sibh an aghaidh Dhe, giùlainear air falbh sibh 'n'ur bràighdibh do Bhabilon le Nabuchodonosor righ nam Babilonach.
3 Uime sin an uair a bhios sibh air teachd gu Babilon, fanaidh sibh an sin mòran bhliadhnaichean, agus rè ùine fhada, eadhon, rè sheachd linntean; agus an déigh sin bheir mise gu siochail air falbh sibh as an àite sin.
4 A nis chìth sibh ann am Babilon diàthan airgid, agus òir, agus fiodha, air an giùlan air guaillibh, a bheir air na cinnich a bhi fo eagal.
5 Thugaibh an aire uime sin nach bi sibh air shèol sam bith cosmhuil ris na coigrich, ni mò a bhios eagal oirbh rompa, an uair a chìth sibh a' mhòir-chuideachd rompa agus 'nan déigh, a' deanamh aoraidh dhoibh.
6 Ach abraibh 'n 'ur cridheachaibh, O Thighearna, féumaidh sinn aoradh a dheanamh dhuit-sa.
7 Oir tha m' aingeal maille ruibh, agus tha mise fein a' gabhail cùraim d' ur n-anamaibh.
8 A thaobh na teanga aca, tha i air a deanamh loinreach leis an fhear-ceairde, agus tha iad fein air an òradh agus air an còmhdachadh le h-òr; gidheadh cha 'n 'eil iad ach meallta, agus cha 'n 'eil comas labhairt aca.
9 Agus a' gabhail an òir, mar gu' m b'ann air son òighe aig am bheil déigh a bhi gluasad gu maiseach, ni iad corona air son cheann nan diathan aca.
10 Air uairibh mar an céudna bheir na sagartan òr agus airgiod o na diathaibh aca, agus builichidh iad e orra fein.
11 Seadh, bheir iad earrann deth do na striòpachaibh cumanta, agus sgeudaichidh siad iad mar dhaoine le trusgannaibh, air doibh (a bhi) 'nan diathan airgid, agus 'nan diathan òir, agus fiodha.
12 Gidheadh cha'n urrainn na diathan sin iad fein a ghleidheadh o'n mhéirge agus o na leòmannaibh, ged a tha iad air an sgeudachadh le h-éudach purpuir.
13 Suathaidh iad an aghaidhean a thaobh duslaich an teampuill, an uair a bhios mòran deth umpa.
14 Agus cumaidh esan gréim air slaitrioghail nach urrainn neach a bheir òilbheum da a chur gu bàs, mar gu 'm biodh e 'na bhreitheamh air an dùthaich.
15 Tha aige mar an céudna 'na làimh dheise biodag agus tuadh; ach cha 'n urrainn da e fein a shaoradh o chogadh agus o ghadaichibh.
16 Trid am bheil fios nach diathan iad: uime sin na bithibh fo eagal rompa.
17 Oir amhuil mar a ta soitheach a ta neach a' gnàthachadh gu 'n fhéum an uair a bhrisear e; ceart mar sin tha e a thaobh nan diathan acasan: an uair a chuirear suas 'san teampull iad, tha na sùilean aca làn duslaich le 'n cosaibh-san a ta tighinn a stigh.
18 Agus mar a ta na dorsan air an deanamh daingean air gach taobh, airsan a bheir oilbheum do 'n rìgh, air da a bhi air a dhìteadh chum bàs fhulang: ceart mar sin tha na sagartan a' dàingneachadh 'nan teàmpull aca le dorsaibh, le glasaibh agus crannaibh, air eagal gu 'n goidear an diathan le luchd-réubainn.
19 Lasaidh iad còinnlean doibh, seadh, tuilleadh na air an son fein, dheth nach urrainn iad aon fhaicinn.
20 Tha iad mar aon do shailibh an teampuill, gidheadh their iad gu 'm bheil an cridheachan air an cnàmhadh le nithibh a' snàgadh as an talamh; agus an uair a dh' itheas siad iad fein agus an t-éudach aca, cha 'n fhairich iad e.
21 Tha na h-aghaidhean aca air an deanamh dubh leis an deatach a thig a mach as an teàmpull.
22 Air an cuirp agus air an cinn tha ialtagan 'nan suidhe, gobhlanna-gaoithe agus eòin, agus mar an céudna na cait.
23 Le so féudaidh fios a bhi agaibh nach diathan iad idir: uime sin na biodh eagal agaibh rompa.
24 Dh' àindeoin an òir a ta mu 'n cuairt doibh, 'gan deanamh sgiamhach, cha dealraich iad, mar suath iad a' mhéirg dhiùbh: ni mò a mhothuich iad e an uair a leaghadh iad.
25 Tha na nithe sin anns nach 'eil anail air an ceannachadh air son luach ro mhòir.
26 Tha iad air an giùlan air ghuaillibh, do bhrìgh nach 'eil casan aca: trid am bheil iad a' leagadh ris do dhaoinibh gu' m bheil iad air bheag luach.
27 Tha mar an céudna nàir orra-san a ta 'deanamh seirbhis doibh: oir ma thuiteas iad uair sam bith chum an làir, cha 'n urrainnn iad éiridh leò fein: ni mò, ma chuireas neach 'nan seasamh dìreach iad, a ghluaiseas iad leò fein; ni mò, ma bhios iad air an cromadh sios, an dean iad dìreach

iad fein: ach cuiridh iad tiodhlaca roimh
dhaoine, mar do dhaoinibh màrbha.
28 Ach a thaobh nan nithe a ta air an iob-
radh dhoibh, reicidh agus millidh na sagar-
tan aca iad; air an dòigh chéudna taisgidh
am mnài cuid dheth ann an salann; ach do
na bochdaibh agus do na daoinibh laga cha
toir iad a bheag dheth.
29 Ithidh boirionnaich 'nan neo-ghlaoine,
agus boirionnaich 'nan laidh-siùbhladh an
ìobairte: leis na nithibh sin féudaidh fios a
bhi agaibh nach diathan iad: na biodh eagal
oirbh rompa.
30 Oir cia mar a ghoirear diathan diubh?
do bhrigh gun cuir boirionnaich lòn an
làthair nan diathan airgid, òir, agus fhiodha.
31 Agus suidhidh na sagarta 'nan team-
puilibh, le' n éudach air a réubadh, agus
le 'n cìnn agus am feasagaibh air am bearr-
adh, agus gu 'n ni sam bith air an cinn.
32 Ghlaodhaidh agus éighidh iad an làth-
air an diathan, mar a nì daoine aig cùirm an
uair a ta aon màrbh.
33 Bheir na sagarta mar an céudna dhiùbh
an trusganna, agus sgeudaichidh iad am
mnathan agus an cloinn fein.
34 Cia achd a nì neach dhoibh olc no
maith, cha 'n urrainn doibh ath-dhiol a
dheanamh: cha chomas doibh aon chuid
righ a thogail suas, no a thilgeadh sios.
35 Air an dòigh chéudna cha 'n urrainn
doibh aon chuid airgiod no saibhreas a
thoirt seachad: ged a ni duine bòid dhoibh,
agus nach gléidh se i, cha 'n iarr iad i.
36 Cha teasairg iad duine sam bith o 'n
bhàs, ni mò a shaoras iad an t-anfhann o 'n
chumhachdach.
37 Cha 'n urrainn doibh duine dàll aiseag
chum a radhairc, no còmhnadh a dheanamh
le duine sam bith 'na éigin.
38 Cha chomas doibh tròcair a nochdadh
do 'n bhantraich no maith a dheanamh do
na dìlleachdanaibh.
39 Tha an diathan fiodha, a ta air an
còmhdachadh le h-òr agus airgiod, cos-
mhuil ri clochaibh air an gearradh a mach
a' béinn: cuirear as doibh-san a ni aoradh
dhoibh.
40 Car son ma ta a smuainicheadh agus a
theireadh duine gur diathan iad, an uair a
ta eadhon na Caldeich fein a' toirt eas-urr-
aim doibh?
41 Ma chìth iad duine balbh nach urrainn
labhairt, bheir iad e, agus guidhidh iad air
Bel gu 'n labhair e, mar gu 'm biodh e com-
asach air tuigsinn.
42 Gidheadh cha 'n urrainn doibh fein so
a thuigsinn, agus fàgaidh siad iad: oir cha 'n
'eil eòlas aca.
43 Tha na boirionnaich mar an céudna, le
còrdaibh mu 'n cuairt doibh, 'nan suidh air
na slighibh, a' losgadh càtha air son deagh-
fhàile, agus ma bhios neach sam bith aca
air a tarruing gu taobh le cuid-eigin a' dol
seachad, agus gu' n luidhidh i leis, bheir i
achmhasan, d' a ban-chompanach, nach do
mheasadh i co h-airidh rithe fein, agus
nach do bhriseadh a còrd.
44 G'e b'e nì a ni iad 'nam measg fein,
tha e meallta: cia mar uime sin a theirear
no a smuainichear gur diathan iad?
45 Tha iad air an deanamh le saoiribh no
le òr-cheairdibh: cha 'n urrainn doibh a
bhith ann an ni sam bith, ach mar a dh'
fàgas an luchd-ceairde iad.
46 Agus iadsan fein a rinn iad cha 'n fhad
a mhaireas iad; cia mar uime sin is urrainn
na nithe a rinneadh leò a bhi 'nan diath-
aibh?
47 Oir dh' fhàg iad bréugan agus masladh
dhoibh-san a thig 'nan déigh.
48 Oir an uair a thig cogadh no plàigh
sam bith orra, tha na sagartan a' cur an
comhairle riu fein c' ait am bi iad air am
folluchadh maille riu.
49 Ca 'r son uime sin nach mothuich
daoine nach diathan iad, do nach comas iad
fein a theasairginn o'n chath, no o'n phlaigh?
50 Oir, do bhrigh gur fiodh iad, agus air a
chomhdachadh le h-airgiod agus òr, bithidh
fios an déigh làimh gu 'm bheil iad meallta:
51 Agus bithidh e air a nochdadh gu foll-
aiseach do gach cinneach agus righ nach
diathan iad, ach oibre làmh dhaoine, agus
nach 'eil obair sam bith le Dia annta.
52 Cò an sin aig nach féud fios a bhi
nach diathan iad?
53 Oir cha 'n urrainn doibh aon chuid righ
a chur suas anns an tìr, na uisge a thoirt do
dhaoinibh.
54 Ni mò am bheil comas aca an cùis fein
a bhreitheanachadh, no éucoir a dhioladh:
oir tha iad mar na fionnagan eadar neàmh
agus talamh.
55 Uime sin, an uair a thuiteas teine air
tigh nan diathan fiodha, no nan diathan a
ta air an còmhdachadh le h-òr no le h-air-
giod, teichidh an sagartan air falbh, agus
bheir iad an casan as; ach bithidh iad fein
air an losgadh as a chéile mar shailean.
56 Os bàrr, cha chomas doibh seasamh an
aghaidh righ sam bith, no nàimhdean: cia
mar uime sin a smuainichear no a theirear
gur diathan iad?
57 Ni mò am bheil cumhachd aig na
diathaibh fiodha sin, a ta air an còmhdach-
adh le h-airgiod na le h-òr, dol as aon chuid
o ghaduichibh na o luchd-réubainn,
58 Aig am bheil an t-òr agus an t-airgiod
aca, agus na trusganna leis am bheil iad air
an sgeudachadh, air an gabhail leo-san a ta
làidir, agus air an toirt air falbh leo: ni
mò am bheil comas aca iad fein a chuid-
eachadh.

59 Uime sin is feàrr a bhi 'na rìgh a' nochdas a chumhachd, no na shoitheach féumail ann an tigh, de 'n dean esan d' am buin e féum, no a leithid sin do dhiathaibh bréige; no a bhi 'na dhorus ann an tigh, a chumail nan nithe a ta stigh tearuinte, no a leithid sin do dhiathaibh bréige; no a bhi 'na phosd-fiodha ann an lùchairt, no a leithid sin do dhiathaibh bréige.

60 Oir tha a' ghrian, a' ghealach, agus na réulta, air doibh a bhi dealrach, agus air an cuir a dheanamh an dlighean fein, an còmhnuidh ùmhal.

61 Air an doigh chéudna, tha'n dealanach an uair a bhriseas e mach, furasd r'a fhaicinn; agus air an t-seòl chéudna tha 'ghaoth a' séideadh anns gach dùthaich.

62 Agus an uair a dh' àithneas Dia do na neòil dol thairis air an t-saoghal uile, nì iad mar a dh' iarradh orra.

63 Agus ni an teine a chuireadh o'n àirde a losgadh nam beann agus nan còillte, mar a dh' àithneadh dha: ach cha 'n 'eil iad sin cosmhuil riutha aon chuid ann an sealladh no ann an cumhachd.

64 Uime sin cha 'n 'eil e aon chuid gu bhi air a smuaineachadh no air a ràdh gur diathan iad, do bhrìgh nach 'eil cumhachd aca aon chuid cùisean a bhreitheanachadh, no maith a dheanamh do dhaoinibh.

65 Air duibh fios a bhi agaibh uime sin nach diathan iad, na biodh eagal oirbh rompa.

66 Oir cha chomas doibh aon chuid righrean a mhallachadh no 'bheannachadh.

67 Ni mò an comas doibh comharan a nochdadh anns na spéuraibh a'm measg nan cinneach, no dealrachadh mar a' ghrian, no solus a thoirt mar a' ghealach.

68 Is fearr na beathaiche na iadsan: oir gheibh iad gréim air fasgadh, agus cuidichidh siad iad fein.

69 Cha'n 'eil e uime sin idir follaiseach dhuinne gur diathan iad: uime sin na biodh an eagal-san oirbh.

70 Oir mar nach gléidh bodach-ròcais ann an gàradh nan cularain ni sam bith; mar sin tha an diathan fiodha, air an còmhdachadh le h-airgiod agus le h-òr.

71 Agus tha mar an céudna an diathan fiodha, agus air an còmhdachadh le h-airgiod agus le h-òr, cosmhuil ri droighionngeal ann an gàradh-ùbhlan, air am bheil gach èun a' suidhe; agus mar an céudna ri corp màrbh, a ta air a thilgeadh a mach 'san dòrchadas.

72 Agus fainichidh sibh nach diathan iad leis a' phurpuir dhealrach a ta' grotadh ùmpa: agus bithidh iad fein mar an céudna air an itheadh suas an déigh sin, agus bithidh iad 'nam masladh 'san dùthaich.

73 Is fearr uime sin an duine ionraic aig nach 'eil ìodholan idir: oir bithidh e fad o mhasladh sam bith.

---

# ORAN AN TRIUIR CHLOINNE NAOMHA.

A ta' leantuinn anns an Treas Caibiteal do Dhanieil an déigh an àite so,—*thuit sios ceangailte ann am builsgean na h-àmhuinn theintich dhian-loisgich*,—Rann, 23. Cha'n 'eil sin a ta' leantuinn anns an Eabhradh, eadhon, *Agus dh' imich iad*—gu ruig na briathran, *An sin bha an righ Nebuchadnesar*—Rann, 24.

AGUS dh' imich iad ann am meadhon an teine, a' moladh Dhé, agus a' beannachadh an Tighearna.

2 An sin sheas Asarias suas, agus rinn e ùrnuigh air an dòigh so; agus, a' fosgladh a bheòil ann am meadhon an teine, a deir e,

3 Is beannaichte thusa, O Thighearna Dhé ar n-aithriche; tha t-àinm-sa airidh a bhi air a mholadh agus air a ghlòrachadh gu bràth:

4 Oir tha thusa fìrinneach anns na h-uile nithibh a rinn thu dhuinne; seadh, tha t-oibre gu leir fior, tha do shlighean ceart, agus is fìrinn do bhreitheanais gu léir.

5 Anns na nithibh sin uile a thug thu oirnne, agus air baile naomh ar n-aithriche, eadhon Ierusalem, chuir thu breitheanas fior an gniomh; oir a réir firinn agus breitheanais thug thu na nithe sin uile oirnne air son ar peacanna.

6 Oir pheacaich sinn agus rinn sinn aingidheachd, a' dealachadh riut-sa.

7 Anns na h-uile nithibh chiontaich sinn, agus cha robh sinn ùmhal dod' àitheantaibh, agus cha do ghléidh sinn iad; ni mò a rinn sinn mar a dh' àithn thu dhuinn, a chum gu 'm biodh e gu maith maille ruinn.

8 Uime sin rinn thu ann am fior-bhreitheanas na h-uile nithe a thug thu oirnne, agus gach ni a rinn thu dhuinn.

9 Agus thug thu thairis sinn do làmhaibh nàimhdean laghail, luchd-treigsinn ro uamhasach Dhé, agus do righ neo-cheart, agus dhoibhsan a's aingidh anns an t-saoghal uile.

10 Agus a nis cha 'n 'eil fosgladh bèoil againn, tha sinn air fàs 'nar nàir agus 'nar masladh dod' sheirbhisich, agus dhoibh-san a ta 'deanamh aoraidh dhuit.

11 Gidheadh, na toir suas sinn gu buileach, air sgàth t-àinme fein, ni mò a chuireas tu as dod' choimh-cheangal fein;

12 Agus na toir air do thròcair teicheadh uainn, air sgath t-Abrahaim ionmhuinn fein, air sgath do sheirbhisich fein Isaaic, agus air sgath t-Israeil naoimhe fein;

13 D' an do labhair agus a gheall thu, gu 'n cuireadh tu an siol-san ann an lionmhorachd mar réulta nèimhe, agus mar a' ghainneamh 'na luidhe air tràigh na fàirge.

14 Oir tha sinne, O Thighearna, air fàs ni 's lugh' na cinneach sam bith, agus an diugh tha sinn air ar cumail sios anns an t-saoghal uile a thaobh ar peacanna.

15 Ni mò am bheil aig an àm so prionnsa, no fàidh, no ceannard, no tabhartas-loisgte, no ìobairt, no tabhartas, no tùis, no àite chum ìobradh a dheanamh a' d' làthair, agus chum tròcair fhaotuinn.

16 Gidheadh gu robh sinn air ar gabhail, le cridhe brùite, agus le spiorad iriosal.

17 Amhuil mar ann an tabhartasaibh-loisgte reitheachan agus thàrbh, agus amhuil mar ann an deich mìle uan reamhar; mar sin biodh ar n-ìobairt a' d' shealladh an diugh, agus deònaich gu 'n téid sinn gu h-iomlan 'nad' dhéigh; oir cha bhi iadsan air am buaireadh a chuireas an dòchas annad-sa.

18 Agus a nis tha sinn 'gad leantuinn le'r n-uile chridhe, tha t-eagal-san oirnne, agus tha sinn ag ìarraidh do ghnùis.

19 Na cuir gu nàire sinn; ach buin ruinn a réir do chaoimhneis ghradhaich, agus a réir lionmhorachd do thròcair.

20 Saor sinn mar an céudna a réir t-oibre miorbhuilich, agus thoir glòir dod' àinm fein, O Thighearna; agus biodh nàir orra-san uile a ta 'deanamh lochd dod' sheirbhisich fein;

21 Agus biodh iad air an claoidh 'nan uile chumhachd agus neart, agus biodh an spionnadh air a bhriseadh;

22 Agus biodh fios aca gur tusa an Tighearna, an t-aon Dia, agus glòrmhor os ceann an t-saoghail gu léir.

23 Agus cha do sguir seirbhisich an righ, a chuir a stigh iad, o bhi 'deanamh na h-àmhainn teth le ròsaid, pice, asgart, agus fiodha mìn:

24 Air chor is gu 'n do bhrùchd an lasair a mach os ceann na h-àmhainn naoi agus dà fhichead làmh-choille.

25 Agus chaidh i troimh, agus loisg i na Caldeich sin a fhuair i mu 'n àmhainn.

26 Ach thàinig aingeal an Tighearna a nuas do 'n àmhainn, maille ri Asarias agus a chòmpanaich, agus bhuail e lasair an teine as an àmhainn;

27 Agus rinn e meadhon na h-àmhainn mar ghaoth a bhiodh fliuch feadaireach, air chor is nach do bhean an teine dhoibh idir, ni mò a chiùrr no shàruich se iad.

28 An sin mhol, agus ghlòraich, agus bheannaich an triùir Dia, mar a' aon bhéul, anns an àmhainn, ag ràdh,

29 Is beannaichte thusa, O Thighearna Dhé ar n-aithriche: agus tha thu ri bhi air do mholadh agus air t-àrdachadh os ceann nan uile gu siorruidh.

30 Agus is beannaichte t-àinm glòrmhor agus naomh: agus a ta gu bhi air a mholadh agus air àrdachadh os ceann nan uile gu siorruidh.

31 Is beannaichte thu ann an teampull do ghlòire naoimh fein: agus gu bhi air do mholadh agus air do ghlòrachadh os ceann nan uile gu siorruidh.

32 Is beannaichte thusa a ta 'faicinn nan doimhneachdan, agus a ta nad' shuidh air na ceruban: agus gu bhi air do mholadh agus air t-àrdachadh os ceann nan uile gu siorruidh.

33 Is beannaichte thusa air righ-chaithir ghlòrmhor do rioghachd: agus gu bhi air do mholadh agus air do ghlòrachadh gu siorruidh.

34 Is beannaichte thusa ann an spéuraibh nèimhe: agus os ceann nan uile gu bhi air do mholadh agus air do ghlòrachadh gu bràth.

35 O oibre an Tighearna gu léir, beannaichibh-se an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

36 O sibhse a neamha, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

37 O sibhse ainglean an Tighearna, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

38 O sibhse uisgeacha gu léir a ta os ceann nan nèamh, beannaichibh an Tighearna, molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

39 O sibhse a chumhachdan an Tighearna gu léir, beannaichibh an Tighearna; molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu bràth.

40 O sibhse a' ghrian agus a' ghealach, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

41 O sibhse a réulta nèimhe, beannaichibh

an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

42 O gach fras agus drùchd, beannaichibh an Tighearna; molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

43 O sibhse a ghaothanna gu léir, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

44 O sibhse a theine agus a theas, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

45 O sibhse a ghèamhradh, agus a shàmhradh, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e gu siorruidh.

46 O sibhse a dhrùchdan agus a dhoinionna sneachda, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

47 O sibhse 'òidhchean agus 'làithean, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

48 O sibhse a sholus agus a dhòrchadas, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

49 O sibhse 'eigh agus 'fhuachd, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

50 O sibhse a reodha agus a shneachda, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

51 O sibhse a dhealanaich agus a nèula, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

52 O gu 'm moladh an talamh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

53 O sibhse a bheanntan agus a thulaichean, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

54 O sibhse a nithe gu léir a ta 'fàs air an talamh, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceaun nan uile gu siorruidh.

55 O sibhse a thobraichean, beannaichibh an Tighearna; molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

56 O sibhse a chuantan agus àimhnichean, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

57 O sibhse a mhuca-mara, agus na h-uile a ta 'gluasad anns na h-uisgeachaibh, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

58 O sibhse èunlaith nan spéur gu leir, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

59 O sibh a bheathaiche gu léir agus a spréidh, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

60 O sibhse a chlann nan daoine, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

61 O Israeil, beannaich an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

62 O sibhse a shagartan an Tighearna, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

63 O sibhse a sheirbhisich an Tighearna, beannaichibh an Tighearna; molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

64 O sibhse a spioradan agus anama nam firean', beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

65 O sibhse a dhaoine naomha agus iriosal ann an cridhe, beannaichibh an Tighearna; molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh.

66 O Ananiais, Asariais, agus a Mhisaeil, beannaichibh an Tighearna: molaibh agus àrdaichibh e os ceann nan uile gu siorruidh: oir shaor e sinn o ifrinn, agus theasairg e sinn o làimh a' bhàis, agus thèarn e sinn a' meadhon na h-àmhain agus na lasrach loisgich; eadhon a mach a' meadhon an teine theasairg e sinn.

67 O thugaibh buidheachas do 'n Tighearna, do bhrigh gum bheil e gràsmhor: oir mairidh a thròcair gu bràth.

68 O sibhse uile a ta 'deanamh aoraidh do 'n Tighearna, beannaichibh Dia nan dia, molaibh e, agus thugaibh buidheachas da; oir mairidh a throcair gu bràth.

# EACHDRAIDH SHUSANNA.

Air a cur air leth o thoiseach Dhànieil, do bhrìgh nach 'eil i 'san Eabhradh, mar nach 'eil mar an céudna an Aithris mu Bhel agus an Dragon.

BHA duine a' chòmhnuidh ann am Babilon, d' am b' àinm Ioacim:

2 Agus ghabh e bean, d' am b' àinm Susanna, nighean Chelciais, boirionnach ro mhaiseach, agus neach air an robh eagal an Tighearna.

3 Bha a pàranta mar an céudna ionraic, agus theagaisg iad an nighean fein a réir lagha Mhaois.

4 A nis bha Ioacim 'na dhuine mòr saibhir, agus bha gàradh taitneach aige a 'm fochair a thighe: agus airsan bha na h-Iudhaich a' taoghal; do bhrigh gu 'n robh e ni 's urramache na càch air fad.

5 Air a' bhliadhna chéudna chaidh dithis do sheanairibh an t-sluaigh a shònrachadh gu bhi 'nam breitheamhnaibh, a leithid 's mu 'n do labhair an Tighearna, gu 'n tàinig aingidheachd o Bhabilon o na seann bhreitheamhnaibh, a ghabh orra fein an sluagh a riaghladh.

6 Thaoghail iad sin gu mòr air tigh Ioacim: agus thàinig iadsan uile aig an robh cùisean lagha d' an ionnsuidh.

7 A nis, an uair a dh' fhalbh an sluagh aig meadhon an latha, chaidh Susanna dh' ionnsuidh gàraidh a fir-posda a ghabhail sràide.

8 Agus chunnaic an dithis sheanair i a' dol a steach gach là, agus a' sràid-imeachd; air chor is gu 'n robh an ana-miann air a lasadh d' a taobh.

9 Agus thruaill iad an inntinn fein, agus thionndaidh iad air falbh an sùilean fein, chum nach sealladh iad gu nèamh, agus nach cùimhnicheadh iad ceart-bhreitheanasa.

10 Agus féuch bha iad 'nan dithis air an lotadh le a gaol, gidheadh cha robh a chridhe aig an aon a dhòlas a nochdadh do 'n aon eile.

11 Oir bha nàir orra an ana-miann fein a chur an céill, gu 'n robh iad an gèall gnothuch a bhi aca rithe.

12 Gidheadh rinn iad faire gu dìchiollach o là gu là ann a bhi 'ga faicinn.

13 Agus thubhairt an t-aon ris an aon eile, Rachamaid a nis dachaidh; oir tha e tràth-dìnneir.

14 Mar sin, an uair a chaidh iad a mach, dhealaich iad o chéile, agus a' pìlltinn a rìs thàinig iad do 'n cheart àite; agus an déigh dhoibh an t-aobhar fhòighneachd do aon a' chéile, dh' aidich iad an ana-miann fein: an sin shèamaich iad le chéile àm, an uair a gheibheadh iad i leatha fein.

15 Agus thachair e, an uair a bha iad a' feitheamh air son àm 'freagarrach, chaidh ise a stigh mar a b' abhaist, le dithis bhanòglach a mhàin, agus bha i togarrach air i fein ionnlad anns a' ghàradh; oir bha e blàth.

16 Agus cha robh neach sam bith an sin ach an dithis sheanair, a dh' fholuich iad fein, agus a rinn faire oirre.

17 An sin thubhairt i r' a ban-òglachaibh, Thugaibh d' am ionnsuidh oladh agus peileirean-ionnlaid, agus druidibh dorsan a' ghàraidh, a chum gu 'n ionnlad mi mi fein.

18 Agus rinn iad mar a dh' iarr i orra, agus dhruid iad dorsan a' gharaidh, agus chaidh iad fein a mach air dorsaibh uaigneach, a dh' fhaotuinn nan nithe a dh' àithn i dhoibh: ach cha 'n fhac iad na seanairean, do bhrìgh gu 'n robh iad folluichte.

19 A nis, an uair a chaidh na bàn-òglaich a mach, dh' éirich an dithis sheanair suas, agus ruith iad d' a h-ionnsuidh, ag ràdh,

20 Feuch, tha dorsan a' ghàraidh air an druideadh, air chor is nach faic neach sam bith sinn, agus tha gaol againn ort; uime sin aontaich leinn, agus luidh maille ruinn.

21 Oir mar dean thu sin, togaidh sinn fianuis a' d' aghaidh, gu 'n robh òganach maille riut; agus gu 'n do chuir thu uime sin do bhan-òglaich air falbh uait.

22 An sin rinn Susanna osnadh, agus thubhairt i, Tha mi air mo theannachadh air gach taobh: oir ma ni mi so, is bàs domh e; agus mar dean mi e, cha chomas domh a dhol as o bhur làmhaibh-sa.

23 Is fearr domh tuiteam 'n 'ur làmhaibhsa agus gu 'n sin a dheanamh, na peacachadh ann an sealladh an Tighearna.

24 Le sin ghlaodh Susanna le guth mòr:

agus ghlaodh an dithis sheanair 'na h-agh-
aidh.
25 An sin ruith an t-aon, agus dh' fhos-
gail e dorus a' ghàraidh.
26 Uime sin, an uair a chual seirbhisich
an tighe an glaodh anns a' ghàradh, léum
iad a stigh air dorus uaigneach a dh' fhaicinn
ciod a rinneadh oirre.
27 Ach an uair a chuir na seanairean an
cùis fein an céill, bha na seirbhisich gu
mòr fo nàire: oir cha d' rinneadh a leithid
sin do sgéul riamh mu Shusanna.
28 Agus thàinig e gu crìch air an ath là,
an uair a chruinnich an sluagh dh' ionn-
suidh Ioacim a fir-pòsda, thàinig mar an
céudna an dithis sheanair làn do dhroch
ìnnleachd an aghaidh Shusanna chum a
cur gu bàs;
29 Agus thubhairt iad an làthair an t-
slùaigh, Cuiribh fios air Susanna, nighean
Chelciais, mnaoi Ioacim. Agus mar sin
chuir iad fios oirre.
30 Uime sin thàinig i maille r' a h-athair
agus a màthair, a clòinn, agus a cinneach
uile.
31 A nis bha Susanna 'na boirionnach ro
mhallta, agus maiseach r' a h-amharc.
32 Agus dh' òrduich na daoine aingidh
sin a h-aghaidh a leigeadh ris (oir bha i
air a còmhdachadh,) chum gu 'm biodh iad
air an lìonadh le a maise.
33 Uime sin ghuil a càirdean, agus iadsan
uile a chunnaic i.
34 An sin sheas an dà sheanair suas ann
am meadhon an t-sluaigh, agus chuir iad
an làmhan air a ceann.
35 Agus shèall ise, a' gul, suas gu nèamh;
oir chuir a cridhe dòchas anns an Tigh-
earna.
36 Agus thubhairt na seanairean, An uair
a bha sinn a' sràid-imeachd leinn fein anns
a' ghàradh, thàinig am boirionnach so a
steach le dithis bhan-òglach, agus dhùin
iad dorsan a' ghàraidh, agus chuir i a ban-
òglacha air falbh.
37 An sin thàinig òganach, a bha an sin
folluichte, d' a h-ionnsuidh, agus luidh e
maille rithe.
38 An sin, air duinn a bhi 'nar seasamh
ann an oisinn a' gharaidh, a' faicinn na h-
aingidheachd so, ruith sin d' an ionnsuidh.
39 Agus an uair a chunnaic sinn cuid-
eachd iad, cha b' urrainn sinn am fear a
chumail; oir bha e ni bu treasa na sinne,
agus dh' fhosgail e an dorus, agus léum e a
mach.
40 Ach air glacadh a' bhoirionnaich so
dhuinn, dh' fhòighneachd sinn cò an t-òg-
anach a bh' ann, ach cha 'n ìnnseadh i
dhuinn: air na nithibh sin tha sinne a'
togail fianuis.
41 An sin chreid a' mhòr-chuideachd iad,
mar iad-san a bha 'nan seanairibh agus
'nam breitheamhnaibh do 'n t-sluagh: uime
sin, dhìt iad gu bàs i.
42 An sin ghlaodh Susanna a mach le
guth mòr agus thubhairt i, O Dhé shior-
ruidh, d' an aithne na diomhaireachdan,
agus aig am bheil fios air na h-uile nithe
mu 'm bi iad ann;
43 Tha fios agadsa gu 'n do thog iad fian-
uis bhréige 'nam' aghaidh; agus, féuch,
féumaidh mi am bàs fhaotuinn; ged nach
d' rinn mi riamh a' leithid do nithibh 'sa
dhealbh na daoine sin gu h-aingidh 'nam
aghaidh.
44 Agus chual an Tighearn a guth.
45 Air an aobhar sin, an uair a thugadh
a mach i gu bhi air a cur gu bàs, thog an
Tighearna suas spiorad naomh duine a bha
ro òga, d' am b' àinm Daniel;
46 A ghlaodh le guth mòr, Tha mise saor
do 'n fhuil aig a' bhoirionnach so.
47 An sin thionndaidh an sluagh uile iad
fein d'a ionnsuidh, agus thubhairt iad, Ciod
a 's ciall do na briathraibh sin a labhair
thu?
48 Uime sin, a deir esan, a' seasamh 'nam
meadhon, Am bheil sibhse, a mhic Israeil,
a leithid do dh' amadanaibh, 'sgu 'n do dhìt
sibh nighean do dh' Israel, gu 'n cheasnach-
adh agus gu 'n eòlas air an fhìrinn?
49 Pillibh a rìs gu àite a' bhreitheanais:
oir thug iad fianuis bhréige 'na h-aghaidh.
50 Uime sinn phìll an sluagh gu léir a
rìs le cabhaig, agus thubhairt na seanairean
ris, Thig, agus dean suidh maille ruinn,
agus nochd dhuinn e, do bhrìgh gu 'n tug
Dia urram seanair duit.
51 An sin thubhairt Daniel riutha, Cuir-
ibh an dithis sin air leth, an t-aon fad o 'n
aon eile, agus ceasnaichidh mise iad.
52 Mar sin an uair a dhealaicheadh iad
an t-aon o 'n aon eile, ghàirm e air aon
diubh, agus thubhairt e ris, O thusa a ta
air fàs aosda ann an aingidheachd, a nis a
ta do pheacanna a rinn thu roimh so air
teachd chum an t-soluis:
53 Oir thug thu a mach breitheanas éu-
corach, agus dhìt thu an neo-chiontach, agus
leig thu leis a' chiontach dol gu saor; gidh-
eadh a deir an Tighearna, An neochiontach
agus an t-ionraic na màrbh.
54 A nis uime sin, ma chunnaic thu i,
innis domh, Ciod a' chraobh fo 'm faca tu
iad ann an comunn a' chéile? Fhreagair
e, Fo chraobh-mhastic.
55 Agus thubhairt Daniel, Gu ro mhaith;
rinn thu bréug an aghaidh do chìnn fein:
oir eadhon a nis fhuair aingeal Dé òrdugh
Dhé chum do ghearradh 'nad' dha leth.
56 Mar sin chuir e gu taobh e, agus thug
se àithne an duine eile a thoirt air aghaidh,
agus thubhairt e ris, O thusa a shìol Cha-

naain, agus ni h-eadh Iuda, mhèall maise
thu, agus thruaill ana-miann do chridhe.
57 Mar so bhuin sibh ri nigheanaibh Is-
raeil, agus a thaobh eagail chum iad co-
munn ruibh; ach cha'n fhuilingeadh nigh-
ean Iuda bhur n-aingidheachd.
58 A nis uime sin innis domh, Ciod a'
chraobh fo 'n do ghlac thusa iad ann an
comunn r'a chéile? Fhreagair e, Fo chraobh-
tuilme.
59 An sin thubhairt Daniel ris, Ro
mhaith; rinn thusa mar an céudna bréug
an aghaidh do chìnn fein: oir tha aingeal
an Tighearna a'fantuinn leis a'chlaidheamh
chum do ghearradh 'nad' dhà leth, chum
gu 'n sgrios e thu.
60 Le sin ghlaodh an coimhthional uile a
mach le guth mòr, agus mhol iad Dia, a
thearnas iadsan a dh' earbas as.
61 Agus dh' éirich iad an aghaidh an
dithis sheanair, oir dh'ìt Daniel iad air son
fianuis bréige le 'm béul fein:
62 Agus a réir lagha Mhaois rinn iad d'
an taobh-san air a' cheart seòl is a rùnaich
iad fein gu h-aingidh a dheanamh a thaobh
an coimhearsnaich fein: agus chuir iad gu
bàs iad. Mar so chaidh an fhuil neo-chiont-
ach a theasairginn an là sin fein.
63 Uime sin mhol Celcias agus a bhean
fein Dia air son na nighinn aca Susanna,
maille ri Ioacim a fear-posda, agus an cinn-
each gu léir, do bhrìgh nach d' fhuaradh
eas-onoir sam bith innte.
64 O 'n là sin a mach bha Daniel fo chliu
mòr ann an sealladh an t-sluaigh.

---

# EACHDRAIDH SGRIOS
# BHEL AGUS AN DRAGOIN,
## AIR A GEARRADH O CHRICH
# DHANIEIL.

AGUS chruinnicheadh righ Astiages r'a
aithrichibh, agus fhuair Cirus o
Phersia a rioghachd.
2 Agus chùm Daniel còmhradh ris an
righ, agus chuireadh urram air os ceann a
chàirdean uile.
3 A nis bha iodhol aig na Babilonich, d'
am b' ainm Bel, agus chaitheadh airsan
gach là dà thomhas mhòr dhéug do mhin
chruithneachd mhìne, agus dà fhichead
caor, agus sea soithichean fiona.
4 Agus rinn an righ aoradh dha, agus
chaidh e gach là a thoirt urraim da: ach
rinn Daniel aoradh d' a Dhia fein. Agus
thubhairt an righ ris, C' ar son nach 'eil thu
a' deanamh aoraidh do Bhel?
5 A fhreagair agus a thubhairt, Do bhrìgh
nach fhéud mi aoradh a dheanamh do iodh-
olaibh a rinneadh le làmhaibh, ach do 'n
Dia bhèo, a chruthaich na nèamhan agus
an talamh, agus aig am bheil uachdaran-
achd os ceann gach feòla.
6 An sin thubhairt an righ ris, Nach 'eil
thu a' smuaineachadh gur dia bèo Bel?
nach 'eil thu a' faicinn cia uiread 'sa ta e ag
itheadh agus ag òl gach là?
7 An sin rinn Daniel snodh-gaire, agus
thubhairt e, O rìgh, na bi air do mheall-
adh: oir cha 'n 'eil an so ach criadh 'san
taobh a stigh, agus umha 'san taobh a
muigh, agus cha d' ith agus cha d' òl e
riamh ni sam bith.
8 Uime sin bha fearg air an rìgh, agus
ghàirm e air a shagartaibh fein, agus thubh-
airt e riutha, Mar innis sibh domh cò e so
a ta deanamh an t-ana-caitheadh so, gheibh
sibh am bàs.
9 Ach ma dhearbhas sibh domh gu 'm
bheil Bel 'ga dheanamh, an sin gheibh
Daniel bàs: oir labhair e toibheum an
aghaidh Bhel. Agus thubhairt Daniel ris
an righ, Biodh e a réir t-fhocail.
10 A nis bha sagarta Bhel tri fichead
agus deich, a bhàrr air am mnàthaibh agus
air an cloinn. Agus chaidh an righ maille
ri Daniel do theàmpull Bhel.
11 Uime sin thubhairt sagartan Bhel,
Feuch, theid sinne a mach: ach cuir thusa,
O rìgh, sios an lòn, agus deasuich am fìon,
agus dùin an dorus, agus séulaich e led'
shéul fein;
12 Agus a 'm màireach an uair a thig thu
a stigh, mar faigh thu gu 'n d' ith Bel suas
gach nì, fuilingidh sinne am bàs; air nèo
Dàniel, a ta labhairt gu bréugach 'nar n-
aghaidh.
13 Agus cha do chuir e ach beag cùraim
orra: oir fo 'n bhòrd rinn iad fosgladh
uaigneach, trid an d' ìnndrinn iad a stigh
an còmhnuidh, agus chaith iad na nithe sin.

14 Uime sin an uair a chaidh iad a mach,
chuir an righ sios bìadhanna roimh Bhel.
A nis d' àithn Daniel d' a sheirbhisich
luaithre a thoirt lèo, agus sin sgaoil iad air
feadh an teampuill air fad ann an làthair
an righ 'na aonar: an sin chaidh iad a
mach, agus dhùin iad an dorus, agus shéul
iad e le séul an righ, agus mar sin dh'
fhalbh iad.
15 A nis thàinig na sagartan anns an
òidhche, le 'm mnàthaibh agus le 'n clòinn,
mar a b' abhaist doibh a dheanamh, agus
dh' ith agus dh' òl iad suas gach ni.
16 Anns a' mhaduinn mhoich dh' éirich
an righ, agus Daniel maille ris.
17 Agus thubhairt an righ, a Dhanieil,
am bheil na séulan slàn? Agus thubhairt
e, Seadh, O righ, tha iad slàn.
18 Agus co luath 'sa dh' fhosgail e an
dorus, shèall an righ air a' bhòrd, agus
ghlaodh e le guth mòr, Is mòr thusa, O
Bhel, agus cha'n 'eil fòill idir maille riut.
19 An sin ghàir Daniel, agus chum e an
righ o dhol a steach, agus thubhairt e,
Faic a nis an cabhsair, agus comharaich gu
maith cò d' am buin na lòrgan a ta 'n sin.
20 Agus thubhairt an righ, tha mi a'
faicinn lòrga dhaoine, bhan, agus na
cloinne. Agus an sin bha fearg air an
righ,
21 Agus ghabh e na sagartan, le 'm
mnàthaibh agus le 'n clòinn, a nochd dha
na dorsa uaigneach air an deachaidh iad a
steach, agus chaith iad a leithid do nithe 'sa
bha air a bhòrd.
22 Uime sin mhàrbh an righ iad, agus
thug e Bel do chumhachd Dhanieil, a sgrios
e fein agus a theàmpull.
23 Agus anns a' cheart àite sin, bha drà-
gon mòr, d' an d' rinn iadsan a Babilon
aoradh.
24 Agus thubhairt an righ ri Daniel, An
abair thusa mar an céudna gu 'm bheil so
de 'n umha? féuch a ta e bèo, tha e ag ith-
eadh, agus ag òl; chà 'n urrainn duit a
ràdh nach Dia bèo e: air an aobhar sin
deanaibh aoradh dha.
25 An sin thubhairt Daniel ris an righ,
Ni mise aoradh do 'n Tighearna mo Dhia;
oir is esan an Dia bèo.
26 Ach tabhair thusa cead domh, O righ,
agus màrbhaidh mi an dràgon so gu 'n
chlaidheamh no bata. Thubhairt an righ,
tha mise a' thabhairt cead duit.
27 An sin ghabh Daniel pic, agus sàill,
agus fionnadh, agus bhruich e measg a'
chéile iad, agus rinn e meallan diubh;
chuir e so ann am béul an dragoin, agus
uime sin sgàin an dràgon as a' chéile, agus
thubhairt Daniel, Feuch, is iad sin na
diathan d' am bheil sibh ag aoradh.

28 Agus an uair a chual iadsan o Bha-
bilon e, ghabh iad fearg mhòir, agus rinn
iad ceannairc an aghaidh an righ, ag ràdh,
Tha 'n righ air fàs 'na Iudhach, agus mhìll
e Bel, mhàrbh e an dràgon, agus chuir e
na sagarta gu bàs.
29 Mar so thàinig iad dh' ionnsuidh an
righ, agus thubhairt iad, Liubhair Daniel
dhuinn, air nèo millidh sinn thu fein agus
do thigh.
30 A nis an uair a chunnaic an righ gu 'n
do theannaich iad gu goirt e, air da a bhi
air a cho'-éigneachadh, liubhair e Daniel
dhoibh;
31 Agus thilg iad e ann an garaidh nan
lèomhan; far an robh e sea làithean.
32 Agus anns a' gharaidh bha seachd
leòmhan, agus thug iad dhoibh gach là dà
chlosach, agus da chaor; nach tug iad
dhoibh aig an àm sin, leis an rùn gu 'n
itheadh iad suas Daniel.
33 A nis bha fàidh ann an Iudea, d' am
b' àinm Habacuc, a rinn brochan, agus a
bhris aran ann an cuaich, agus a bha dol
chum an achaidh, 'ga thoirt dh' ionnsuidh
nam buainichean.
34 Ach thubhairt aingeal an Tighearna ri
Habacuc, Rach, agus giùlan an dìnneir a ta
agad do Bhabilon, dh' ionnsuidh Dhànieil,
a ta ann an garaidh nan leòmhan.
35 Agus thubhairt Habacuc, a Thigh-
earna, cha 'n fhac mise Babilon riamh: ni
mò am bheil fios agam c' àit am bheil an
garaidh.
36 An sin ghlac aingeal an Tighearna air
a' chrùin e, agus thog se e air folt a chìnn,
agus trìd déine a spioraid fein shuidhich se
e ann am Babilon os ceann a' gharaidh.
37 Agus ghlaodh Habacuc, ag ràdh, O
Dhanieil, Dhanieil, gabh an dìnneir a chuir
Dia a' d' ionnsuidh.
38 Agus thubhairt Daniel, Chùimhnich
thusa orm, a Dhé: ni mò a thréig thu iad-
san a ta 'gad iarraidh, agus 'gad ghràdh-
achadh.
39 Uime sin dh' éirich Daniel, agus dh' ith
e; agus chuir aingeal an Tighearna Ha-
bacuc 'na àite fein air ball.
40 Air an t-seachdamh là chaidh an righ
a dheanamh caoidh air son Dhanieil; agus
an uair a thàinig e chum a' gharaidh, sheall
e a stigh, agus féuch, bha Daniel 'na
shuidhe.
41 An sin ghlaodh an righ le guth mòr,
ag ràdh, Is mòr thusa, O Thighearna Dhe
Dhanieil, agus cha 'n 'eil neach eile ann a
bharr ort.
42 Agus tharruing e a mach e, agus thilg
e iadsan bu choireach ri sgrios-san anns a'
gharaidh; agus bha iad ann an tiota air an
itheadh suas an làthair a ghnùise.

# URNUIGH MHANASSEIS RIGH IUDAIH,

## AN UAIR A BHA E AIR A CHUMAIL 'NA BHRAIGHDE ANN AM BABILON.

O THIGHEARNA, a Dhé Uile-chumhachdaich ar n-aithriche, Abrahaim, Isaaic, agus Iacoib, agus an t-sìl ionraic aca; a rinn nèamh agus talamh, le 'n uile mhaise; a dhàingnich an cuan le focal t-àithne fein; a dhruid suas an domhain, agus a shéulaich e le t-àinm uamhannach agus glòrmhor fein; roimh am bheil eagal air na h-uile dhaoinibh agus a'criothnachadh a'n làthair do chumhachd; oir cha'n' eil e comasach mòrachd do ghlòir-sa a ghiùlan, agus tha do bhagradh feargach a thaobh pheacach do-iomchar: ach tha do ghealladh tròcaireach neo-chriochnach agus do-rànnsachaidh; oir is tusa an Tighearn a's ro àirde, aig am bheil mòr thruacantas, fad-fhulangach ro thròcaireach, agus air am bheil aithreachas air son aingidheachd dhaoine. Gheàll thusa, O Thighearna, a réir do mhòir mhaitheis, aithreachas agus maitheanas dhoibhsan a pheacaich 'nad' aghaidh; agus a thaobh do thròcairean neo-chriochnach shònraich thu aithreachas do pheacaich, a chum gu 'n tearnar iad. Cha do shònraich thusa uime sin, O Thighearna, a ta 'nad' Dhia nam fìrean aithreachas do na fìreanaibh, mar do Abraham, agus Isaac, agus Iacob, nach do pheacaich 'nad' aghaidh; ach shònraich thu aithreachas dòmhsa a ta a'm pheacach: oir pheacaich mi os ceann àireimh ghainneimh na fàirge. Tha m' éuceartan, O Thighearna, ro lìonmhor: tha m' éucertan ro lìonmhor, agus cha 'n' eil mi airidh air àirde nèimhe a thoirt fanear agus fhaicinn air son lionmhorachd m' aingidheachdan. Tha mi air mo chromadh sios le h-iomadh ceangal iaruinn, air chor is nach urrainn mi mo cheann a thogail suas, ni mò am bheil fuasgladh idir agam; oir bhrosnaich mi do chorruich, agus rinn mi an t-olc a 'd 'làthair: cha d' rinn mi do thoil-sa, ni mò a ghléidh mi t-àitheanta; chuir mi suas gràinealachdan, agus mhèudaich mi ciontan. A nis uime sin tha mi a 'lùbadh glùine mo chridhe, a 'guidhe ort air son gràis. Pheacaich mi, O Thighearna, pheacaich mi, agus tha mi 'g aideachadh m' aingidheachdan; air an aobhar sin, tha mi gu h-ùmhal a 'guidhe ort, thoir maitheanas domh, O Thighearna, thoir maitheanas domh, agus na sgrios mi le m' éuceartaibh. Na bi ann am féirge rium gu bràth, le bhi 'gleidheadh uilc air mo shon; na dìt mi nis mò chum nan ionad iochdarach aig an talamh. Oir is tusa an Dia, eadhon an Dia aca-san a ni aithreachas; agus annam-sa nochdaidh tu do mhaitheas gu léir; oir tearnaidh tu mise, a ta neo-airidh, a réir do mhòir throcaire. Air an aobhar sin molaidh mi thu gu bràth uile làithean mo bheatha; oir tha uile chumhachdan nan nèamh 'gad mholadh, agus is leatsa a 'ghlòir gu saoghal nan saoghal. Amen.

---

# CEUD LEABHAR NAM MACCABEACH.

CAIB. I.

AGUS thàinig e gu crìch, an déigh do Alecsander, mac Philip am Macedonach, a thàinig a mach a 'tir Chettiim, cur as do Dharius righ nam Persach agus nam Medach, gu 'n do rioghaich e 'na àite, a chéud thairis air a 'Ghréige,

2 Agus rinn e iomadh cogadh, agus choisinn e iomadh dàingneach làidir, agus mharbh e righre na talmhainn,

3 Agus chaidh e mach chum chriochan na

talmhainn, agus chreach e iomadh cinneach,
air chor is gu 'n robh an talamh siochail
'na làthair; uime sin bha e air àrdachadh,
agus bha a chridhe air a thogail suas.
4 Agus chruinnich e feachd ro làidir, agus
riaghail e thar dhùchannan, agus chinn-
each, agus rìghrean, a thàinig gu bhi fo
chìs dà.
5 Agus an déigh nan nithe sin dh' fhàs e
tìnn, agus mhothuich e gu 'n robh e chum
am bàs fhaotuinn.
6 Uime sin ghàirm e a chuid seirbhiseach,
a' mhèud 'sa bha urramach, agus a dh' àr-
aicheadh maille ris o òige fein, agus roinn
e a rioghachd 'nam measg, am feadh a bha
e fathast beò.
7 Mar sin rioghaich Alecsander dà bhliadh-
na dhéug, agus an sin fhuair e bàs.
8 Agus riaghail a sheirbhisich gach aon
'na àite fein.
9 Agus an déigh a bhàis chuir iad uile
crùintean orra fein; mar a rinn an cuid
mhac 'nan déigh iomadh bliadhna; agus
chaidh uilc an lionmhorachd air an tal-
amh.
10 Agus thàinig a mach asda frèumh ain-
gidh, Antiocus d' an co-ainm Epiphanes,
mac Antiocuis an rìgh, a bha 'na bhraighde
'san Ròimhe, agus rioghaich e anns an t-
seathamh fichead agus an seachdamh
bliadhna déug do riòghachd nan Gréug-
ach.
11 Anns na làithibh sin chaidh daoine ain-
gidh a mach a' Israel, a chuir impidh air
mòran, ag ràdh, Rachamaid agus deanamaid
co'-cheangal ris a 'chinneach a ta mu 'n
cuairt duinn: oir o 'n dhealaich sinn riutha
bha mòran àmhghair againn.
12 Mar so thoilich an ìnnleachd so iad gu
maith.
13 An sin bha cuid do 'n t-sluagh cò dàn
anns a 'ghnothuch so, gu 'n deachaidh iad
chum an righ, a thug cead doibh a dhean-
amh a réir òrduighean nan cinneach:
14 Uime sin thog iad ionad cleachdaidh
aig Ierusalem, a réir gnàthanna nan cinn-
each:
15 Agus rinn siad iad fein neo-thimchioll-
ghearrta, agus thréig iad an co'-cheangal
naomha, agus dh' aonaich siad iad fein ris
a 'chinneach, agus reiceadh iad a dheanamh
an uilc.
16 A nis, an uair a bha 'n rioghachd air a
stéidheachadh roimh Antiocus, smuainich
e air rioghachadh os ceann na h-Eiphit, a
chum gu 'm biodh uachdaranachd aige thar
dà rioghachd.
17 Uime sin chaidh e a stigh do 'n Eiphit
le cuideachd mhòir, le carbadaibh, agus le
elephantaibh, agus le marc-shluagh, agus
le cabhlaich mhòir,
18 Agus rinn e cogadh an aghaidh Pto-
leme righ na h-Eiphit; ach bha eagal air
Ptoleme roimh, agus theich e; agus bha
mòran air an lotadh gu bàs.
19 Mar so fhuair iad na bàilte làidire ann
an tìr na h-Eiphit, agus rinn iad gréim air
na creachaibh aca.
20 Agus an déigh do Antiocus an Eiphit
a sgrios, phìll e air ais a rìs anns an treas
bliadhna thar nan seachd fichead, agus
chaidh e suas an aghaidh Israeil agus Ie-
rusaleim le cuideachd mhòir,
21 Agus chaidh e gu h-uaibhreach a stigh
d' on ionad naomh, agus thug se air falbh
an t-altair òir agus còinnleir an t-soluis,
agus na soithichean gu léir,
22 Agus bòrd an arain-taisbeanta, agus
na soithichean taomaidh, agus na searragan,
agus na tùiseirean òir, agus am brat-roinn,
agus na corona, agus na nithe maiseach òir
a bha air béulaobh an teàmpuill, na nithe
sin uile thug se air falbh.
23 Ghabh e mar an céudna an t-airgiod
agus an t-òr, agus na soithichean luach-
mhor: ghabh e mar an céudna na h-ion-
mhais fholluichte a fhuair e.
24 Agus an uair a thug e na h-uile air
falbh, chaidh e d' a dhùthaich fein, an déigh
dha màrbhadh mòr a dheanamh, agus labh-
airt gu ro dhàna.
25 Air an aobhar sin bha caoidh mhòir
ann an Israel, anns gach àite an robh iad.
26 Air chor is gu 'n d' rinn na prionnsan
agus na seanairean caoidh, bha na h-òigh-
ean agus na h-òganaich air an deanamh
dìblidh, agus bha maise nam ban air ath-
arrachadh.
27 Thòisich gach fear nuadh-pòsda ri
bròn a dheanamh, agus bha ise a bha 'na
suidhe anns an t-sèomar-phòsaidh ann an
truime.
28 Bha 'n tìr mar an céudna air a gluasad
air sgath a luchd-àiteachaidh, agus bha
tigh Iacoib gu léir air a chòmhdachadh le
h-àmhluadh.
29 Agus an déigh do dhà bhliadhna dol
gu h-iomlan seachad, chuir an rìgh am
prìomh fhear-togail nan cìs aige do bhailt-
ibh Iuda, a thàinig do Ierusalem le mòr
chuideachd,
30 Agus a labhair briathra siochail riutha,
ach bha gach ni meàlltach: oir an uair a
thug iad creideas dha, bhuail e gu h-obann
air a 'bhaile, agus chuir se as da gu searbh,
agus sgrios e mòran do phobull Israeil.
31 Agus an uair ghlac e creachan a 'bhaile,
chuir e ri theine e, agus leag e sios a thigh-
ean agus a bhallachan air gach taobh.
32 Ach ghabh iad mar bhraighdean na
mnài agus a 'chlann, agus ghabh iad sealbh
air an spréidh.
33 An sin thog iad baile Dhaibhidh le
balladh mòr agus làidir, agus le tùraibh

cumhachdach, agus rinn iad e 'na dhàing-
neach dhoibh fein.
34 Agus chuir iad a stigh ann cinneach
peacach, daoine aingidh, agus dhàingnich
siad iad fein a steach ann.
35 Lion iad e mar an céudna le àrmachd
agus lòin; agus an uair a chruinnich iad
r' a chéile creachan Ierusaleim, thaisg iad
suas an sin iad, agus mar sin dh' fhàs iad
'nan ribeadh searbh:
36 Oir bha e 'na ionad chum feàll-fholuch
a dheanamh an aghaidh an ionaid-naoimh,
agus 'na dhroch nàmhaid do Israel.
37 Mar so dhoirt iad fuil neo-chiontach
air gach taobh do 'n ionad-naomh, agus
thruaill iad e;
38 Chum na crìche gu 'n do theich luchd-
àiteachaidh Ierusaleim air an son: uime sin
rinneadh am baile 'na àite-còmhnuidh do
choigrich, agus dh' fhàs e coimheach dhoibh-
san a rugadh ann; agus dh' fhàg a shliochd
fein e.
39 Chaidh 'ionad-naomh-san fhasachadh
mar dhi-threabh, thionndaidheadh a chùir-
mean gu caoidh, a shàbaidean gu masladh,
agus 'urram gu tàir.
40 Amhuil mar a bha a ghlòir, mar sin
dh' fhàs 'eas-urram, agus thionndaidheadh
a mhòrachd gu bròin.
41 Os bàrr, sgriobh righ Antiocus chum
a rioghachd fein gu léir, gu'm biodh na h-
uile 'nan aon sluagh,
42 Agus gu 'm fàgadh gach aon a lagh-
anna fein: mar sin dh' aontaich na cinnich
air fad, a réir àithne an rìgh.
43 Seadh, dh' aontaich mòran mar an
céudna do chloinn Israeil r' a chreideamh-
san, agus dh' iobair iad do ìodholaibh, agus
mhi-naomhaich iad an t-sàbaid.
44 Oir chuir an righ litrichean le teach-
dairibh do Ierusalem, agus do bhailtibh
Iuda, a chum gu 'n leanadh iad laghanna
coimheach na tire,
45 Agus gu 'n toirmisgeadh iad ìobair-
tean-loisgte, agus tabhartas, agus ìobair-
tean-dibhe, anns an teampull; agus gu 'm
mi-naomhaicheadh iad na sàbaidean, agus
na làithean féille:
46 Agus gu 'n truailleadh iad an t-ionad-
naomh, agus am pobull naomh:
47 Gu 'n cuireadh iad suas altairean, agus
doirichean, agus teampuill do ìodholaibh;
agus gu 'n ìobradh iad feòil mhuc, agus
beathaichean neò-ghlan:
48 Gu'm fàgadh iad mar an céudna an clànn
fein neò-thìmchioll-ghearrta, agus gu 'n
deanadh iad an anama fein uamhasach leis
gach gnè neo-ghloine agus mi-naomhachd;
49 Chum na crìche gu 'n di-chùimhnich-
eadh iad an lagh, agus gu 'm mùthadh iad
na h-òrduighean gu léir.
50 Agus ge b' e neach nach deanadh a
réir àithne an righ, thubhairt e, gu 'm
faigheadh e am bàs.
51 Air an dòigh chéudna sgriobh e chum
na rioghachd air fad, agus shònraich e
luchd-coimhead thar an t-sluagh gu léir,
ag àithneadh do bhailtibh Iuda iobairtean
a thoirt suas, baile an déigh baile.
52 An sin chruinnicheadh mòran do 'n t-
sluagh d' an ionnsuidh, eadhon, gach aon
a thréig an lagh: agus mar sin rinn iad
aingidheachdan anns an tìr;
53 Agus ghreas iad na h-Israelich chum
ionada fàsail, eadhon ge b' e àit chum an
teicheadh iad air son cuideachaidh.
54 A nis, air a' chuigeamh là déug do' n
mhiosa Casleu, anns an seachd fichead agus
cùigeamh bliadhna, chuir iad suas gràineil-
eachd an sgrios air an altair, agus thog iad
altairean iodhol-aòrach air feadh bhailtean
Iuda air gach taobh;
55 Agus loisg iad tùis aig dorsaibh an
tighean fein, agus air na sràidibh.
56 Agus an uair a réub iad 'nam blòigh-
dibh leabhraichean an lagha a thachair
orra, loisg iad le teine iad.
57 Agus ge b' e àit anns an rachadh
leabhar an tiomnaidh fhaotuinn aig neach
sam bith, no ma dh' aontaich neach sam
bith leis an lagh, b' e àithne an righ, gu' n
cuirteadh gu bàs e.
58 Mar so rinn iad, le 'n ùghdarras fein,
air na h-Israelich gach miosa, air a mheùd
diubh 'sa fhuaradh anns na bailtibh.
59 A nis air a chùigeamh là fichead do 'n
mhìosa, dh' ìobair iad air altair an ìodhoil,
a bha air altair Dhé.
60 Aig an àm chéudna, a réir na h-àithne,
chuir iad gu bàs boirionnaich àraidh a thug
ma'n ear an clànn fein a thimchioll-ghearr-
adh.
61 Agus chroch iad an leanabana mu 'n
muinealaibh fein, agus chreach iad an tigh-
ean, agus mhàrbh iad iadsan a thimchioll-
gheàrr iad.
62 Gidheadh làn-rùnaich mòran ann an
Israel, agus shònraich iad annta fein nach
itheadh iad ni neòghlan sam bith.
63 Uime sin b' fhearr leò eadhon bàsach-
adh, a chum nach biodh iad air an truaill-
eadh le biadhannaibh, agus nach mi-naomh-
aicheadh iad an co'-cheangal naomh: uime
sin fhuair iad am bàs.
64 Agus bha mòr chorruich air Israel.

## CAIB. II.

ANNS na làithibh sin dh' éirich Matta-
tias mac Eoin, mhic Shimeoin, sagairt
do mhacaibh Ioarib, o Ierusalem, agus
ghabh e còmhnuidh ann am Modin.
2 Agus bha cùignear mhac aige, Ioannan,
d' an goirear Caddis:
3 Simon, d' an goirear Tassi:

4 Iudas, a bha air àinmeachadh Maccabeus:

5 Eleasar, d'am b'àinm Abharan: agus Ionatan, d'am bu cho'-àinm Appus.

6 Agus an uair a chunnaic e na toibheuma a bha air an deanamh ann an Iuda agus Ierusalem,

7 Thubhairt e, Mo thruaigh mise! c'ar son a rugadh mi a dh' fhaicinn àmhghair so mo shluaigh fein, agus a' bhaile naoimh, agus gu còmhnuidh a ghabhail ann, an uair a thugadh thairis e do làimh an nàmhaid, agus an t-ionad-naomh do làimh choigreach?

8 Tha a teàmpull air fàs mar dhuine gu'n ghlòir.

9 Tha a soithichean òirdheirc air an toirt air falbh do bhràighdeanas, tha a leanabanan air am màrbhadh anns na sràidibh, a h-òganaich le claidheamh an nàmhaid.

10 Ciod an cinneach aig nach robh co'-roinn d' a rioghachd, agus nach d' fhuair d' a creachaibh?

11 Tha a nithe maiseach air fad air an toirt air falbh; o bhi 'na boirionnach saor tha i air fàs 'na ban-tràill.

12 Agus, féuch, tha ar n-ionad-naomh, eadhon ar maise, agus ar glòir, air am fàsachadh, agus mhi-naomhaich na Cinnich iad.

13 C' ar son uime sin a bhios sinne ni 's faide beò?

14 An sin réub Mattatias agus a chuid mhac an éudach, agus chuir iad sac-éudach umpa fein, agus rinn iad caoidh ro mhòir.

15 Aig an àm chéudna, thàinig oifigich an righ, iadsan a cho'-éignich an sluagh chum ceannairc a dheanamh, dh' ionnsuidh a' bhaile Modin, a thoirt suas ìobairt doibh fein.

16 Agus an uair a thàinig mòran do Israel d' an ionnsuidh, thàinig mar an céudna Mattatias agus a chuid mhac cuideachd.

17 An sin fhreagair oifigich an righ, agus thubhairt iad ri Mattatias air an dòigh so, Tha thusa 'nad' uachdaran, agus 'nad' dhuine urramach agus mòr anns a' bhaile so, agus air do neartachadh le macaibh agus le bràithribh;

18 A nis uime sin thig thusa an toiseach, agus coimhlion àithne an righ, amhuil mar a rinn na cinnich gu léir, seadh, agus daoine Iuda mar an céudna, agus a' mhèud sa ta 'fantuinn ann an Ierusalem: mar so bithidh tu fein agus do thigh a 'm measg àireimh chàirdean an righ, agus cuirear urram ort fein agus air do chloinn le h-airgiod agus le h-òr, agus le h-iomadh duais.

19 An sin fhreagair Mattatias, agus labhair e le guth mòr, Ged a bheireadh na cinnich gu léir a ta fo uachdaranachd an righ ùmhlachd dha, agus ged a chlaonadh gach aon air falbh o chreideamh an aithriche, agus géill a thoirt d' a àitheantaibh-san;

20 Gidheadh, gluaisidh mise, agus mo chuid mhac, agus mo bhraithrean, ann an coimhcheangal ar n-aithriche.

21 Nior leigeadh Dia gu 'n tréigeamaid an lagh agus na h-òrduighean.

22 Cha'n éisd sinn ri briathraibh an righ, a dhol o ar creidemh fein, aon chuid chum na làimhe dheise no chlì,

23 A nis, an uair a sguir e do na briathraibh so, thàinig aon do na h-Iudhaich ann an sealladh nan uile a dh' iobradh air an altair a bha ann am Modin, a réir àithne an rìgh:

24 An ni sin an uair a chunnaic Mattatias, bha e a' lasadh le h-éud, agus bha 'àirnean air chrith, ni mò a b' urrainn e cumail air ais o chorruich fein a nochdadh a réir breitheanais: uime sin ruith e agus chuir e gu bàs e air an altair.

25 Agus mhàrbh e aig an àm sin mar an céudna fear-ùghdarrais an rìgh, a cho'-éignich daoine a dh' ìobradh, agus leag e an altair sios.

26 Mar so rinn e gu h-éudmhor air son lagha Dhé, amhuil mar a rinn Phinees air Sambri mac Shaloim.

27 Agus ghlaodh Mattatias air feadh a' bhaile le guth mòr, ag ràdh, Ge b' e air bith a ta éudmhor a thaobh an lagha, agus a ta 'gleidheadh a 'choimh-cheangail, leanadh e mise.

28 Mar sin theich e fein agus a chuid mhac do na beanntaibh, agus dh' fhàg iad na bh' aca riamh anns a' bhaile.

29 An sin chaidh mòran, a bha an tòir air ceartas agus breitheanas, sios chum an fhàsaich, a chòmhnuidh an sin:

30 Araon iad fein, agus an clànn, agus am mnài, agus am féudal; do bhrìgh gu 'n do mhéudaich àmhghairean gu searbh orra.

31 A nis, an uair a dh' ìnnseadh do sheirbhisich an righ, agus do 'n fheachd a bha aig Ierusalem, ann am baile Dhaibhidh, gu 'n deachaidh daoine àraidh, a bhris àithne an righ, a sios do ionadaibh uaigneach anns an fhàsach,

32 Chaidh àireamh mhòir air an tòir; agus, air doibh beirsinn orra, chàmpaich iad 'nan aghaidh, agus rinn iad cogadh riutha air là na sàbaid.

33 Agus thubhairt iad riutha, Biodh na rinn sibh roimhe so ni 's leòir; thigibh a mach, agus deanaibh a réir àithne an righ, agus bìthidh sibh beò.

34 Ach thubhairt iadsan, Cha tig sinn a mach, ni mò a nì sinn àithne an righ, a mhi-naomhachadh latha na sàbaid.

35 Mar so a rìs thug iad an cath dhoibh le mor chabhaig.

36 Gidheadh, cha tug iad freagradh dhoibh, ni mò a thilg iad clach orra, no

a dhùin iad na h-ionada far an robh iad
air am folluchadh;
37 Ach thubhairt iad, Faigheamaid bàs
gu léir 'nar neò-chiontas: togaidh nèamh
agus talamh fianuis leinn, gu 'm bheil sibh
'gar cur chum a' bhàis gu h-éucorach.
38 Mar so dh' éirich iad suas nan aghaidh
anns a' chath air an t-sàbaid, agus mharbh
siad iad, le 'm mnàthaibh agus an clòinn,
agus am féudal, chum àireimh mhìle
sluaigh.
39 A nis, an uair a thuig Mattatias agus
a chàirdean so, rinn iad caoidh ro mhòir
air an son.
40 Agus thubhairt aon diubh ris an aon
eile, Ma ni sinne gu léir mar a rinn ar
bràithrean, agus mar cuir sinn an cath
air son ar beatha agus ar laghanna an
aghaidh nan cinneach, frèumhaichidh iad
a nis gu h-ealamh sinn a mach as an tal-
amh.
41 Aig an àm sin uime sin rùnaich iad,
ag ràdh, Ge b' e cò a thig a dheanamh cog-
aidh 'nar n-aghaidh air là na sàbaid, cog-
aidh sinn 'na aghaidh; ni mò a gheibh sinn
am bàs uile, mar ar bràithrean a mhortadh
anns na h-ionadaibh uaigneach.
42 An sin thàinig cuideachd do na h-
Assideich d' a ionnsuidh, a bha nan daoin-
ibh cumhachdach ann an Israel, eadhon
iadsan uile a bha gu deònach air taobh an
lagha.
43 Dh' aonaich mar an céudna iadsan uile
iad fein riutha, a theich air son géur-
leanmhuinn, agus bha iad 'nan tearmunn
doibh.
44 Mar so chuir iad am feachda cuid-
eachd, agus chuir iad 'nan corruich daoine
peacach a dhìth, agus daoine aingidh 'nam
feirge: ach theich cach chum a' chinnich
air son furtachd.
45 An sin chaidh Mattatias agus a chàir-
dean mu 'n cuairt, agus leag iad na h-altair-
ean sios:
46 Agus ge b' e clann sam bith a fhuair
iad neo-thimchioll-ghearrta an taobh a
stigh do chriochaibh Israeil, thimchioll-
ghearr siad iad gu tréun.
47 Chaidh iad mar an céudna air tòir nan
daoine uaibhreach, agus shoirbhich an ob-
air 'nan làimh.
48 Mar so theasairg iad an lagh o làimh
nan Cinneach, agus o làimh nan righrean,
ni mò a cheadaich iad do 'n pheacach
buaidh-chaithream a dheanamh.
49 A nis, an uair a bha 'n t-àm a' tarruing
am fagus anns am faigheadh Mattatias bàs,
thubhairt e r' a chuid mhac, A nis fhuair
uabhar agus achmhasan neart, agus àm na
sgrios, agus corruich na feirge:
50 A nis uime sin, a mhaca, bithibh éud-
mhor air son an lagha, agus thugaibh bhur
beatha air son co'-cheangail bhur n-aith-
riche.
51 Gairmibh gu cùimhne ciod na gniomh-
ara a rinn ar n-aithriche 'nan àm fein; mar
sin gheibh sibh mòran urraim, agus àinm
buan-mhaireannach.
52 Nach d' fhuaradh Abraham dìleas ann
am buaireadh, agus cho'-chuireadh ris e air
son fireantachd?
53 Ghléidh Ioseph, ann an àm àmhghair
fein, an àithne, agus rinneadh e 'na thigh-
earn air an Eiphit.
54 Fhuair Phinees ar n-athair fein, air
da a bhi éudmhor agus dùrachdach, cumh-
nant na sagartachd siorruidh.
55 Rinneadh Iesus, air son co'-lionaidh
an fhocail, 'na bhreitheamh ann an Israel.
56 Fhuair Caleb, air son fiànuis a thoirt
an làthair a' cho'-thionail, séilbhe 'san tìr.
57 Shealbhaich Daibhidh, air son a bhi tròc-
aireach, righ-chaithear rioghachd bhith-
bhuain.
58 Thugadh Elias suas do nèamh, air son
a bhi éudmhor agus dùrachdach air son an
lagha.
59 Bha Ananias, Asarias, agus Misael,
trid a bhi 'creidsinn, air an tearnadh a
mach as an lasair.
60 Chaidh Daniel a theasairginn, air son
a neochiontais, o bhéul nan leòmhan.
61 Agus mar so smuainichibh-se air feadh
gach linn, nach toirear buaidh air neach
sam bith a chuireas a dhòchas annsan.
62 Uime sin na cuireadh briathra duine
peacaich eagal oirbh: oir bithidh a ghlòir
na h-aolach agus na cnuimheagan.
63 An diugh togar suas e, agus a'm màir-
each cha 'n fhaighear e, do bhrìgh gu 'm
bheil e air pilltinn chum a dhuslaich, agus
gu 'n tàinig a smuain gu neoni.
64 Air an aobhar sin, sibhse mo mhic,
bithibh tréuna, agus nochdaibh gur daoine,
sibh a thaobh an lagha; oir trìdsan gheibh
sibh glòir.
65 Agus, féuch, tha fios agam gur duine
aig am bheil comhairle Simon bhur bràth-
air, thugaibh cluas da do ghnàth: bithidh
e 'na athair duibh.
66 A thaobh Iudais Maccabeuis, bha e
cumhachdach agus tréun, eadhon o' òige
suas: biodh e dhuibh 'na cheannard, agus
cuiribh cath a' phobuill.
67 Gabhaibh mar an céudna d' ur n-ionn-
suidh iadsan uile a ta 'toirt géill do 'n lagh,
agus deanaibh dioghaltas air son dochuinn
bhur sluaigh fein.
68 Deanaibh ath-dhiol iomlan do na
cinnich, agus thugaibh aire do àithean-
taibh an lagha.
69 Mar so bheannaich se iad, agus
chruinnicheadh e dh' ionnsuidh 'aithriche
fein.

70 Agus chaochail e anns an seathamh
bliadhna thar seachd fichead, agus dh' adh-
laic a chuid mhac e ann an uaighibh 'aith-
riche fein aig Modin, agus rinn Israel uile
caoidh mòr air a shon.

## CAIB. III.

AN sin dh' éirich Iudas, ris an goirear
Maccabeus, suas 'na àite.
2 Agus chuidich a bhràithrean uile leis,
agus mar sin rinn iadsan uile a bha air
taobh 'athar, agus chuir iad an cath le
gàirdeachas air son Israeil.
3 Mar so fhuair e mòr urram d' a shluagh
fein, agus chuir e uchd-éididh air mar
fhamhair, agus chrioslaich e armachd ghais-
geil fein uime, agus rinn e coganna, a' diòn-
adh an fheachd le chlaidheamh fein.
4 Bha e mar leòmhan 'na ghniomharaibh,
agus mar chuilein leòmhain a' bùraich air
son a chreich.
5 Oir bha e an tòir air na h-aingidh,
agus lòrgaich e mach iad, agus loisg e suas
iadsan a chuir campar air a shluagh fein.
6 Uime sin chrùp na h-aingidh ann an
eagal roimhe, agus bha uile luchd-deanamh
na h-éucorach fo thrioblaid, do bhrìgh
gu 'n do shoirbhich slàinte 'na làimh.
7 Chuir e dorran mar an céudna air iom-
adh rìgh, agus rinn e Iacob aoibhneach le
a ghniomharaibh, agus tha a chùimhneach-
an beannaichte gu bràth.
8 Os bàrr, chaidh e troimh bhailtean
Iuda, a' sgrios nan an-diadhaidh annta,
agus a' tionndadh corruich o Israel.
9 Air chor a 's gu 'n robh e cliùteach
chum crìch iomallaich na talmhainn, agus
ghabh e d' a ionnsuidh iadsan a bha deas
gu dol a dhìth.
10 An sin chruinnich Apollonius na
Cinnich r' a chéile, agus feachd mòr a
mach a' Samaria, chum cogadh an aghaidh
Israeil.
11 An ni an uair a mhothuich Iudas e,
chaidh e mach 'na chodhail; agus mar so
chuir e a dhìth e, agus mharbh se e: thuit
mòran mar an céudna sios air am màrbh-
adh; ach theich càch.
12 Uime sin ghlac Iudas na creachan aca,
agus mar an céudna claidheamh Apollo-
niuis, agus leis-san chog e rè a bheatha air
fad.
13 A nis an uair a chual Seron, prionnsa
àrmailt Shiria, gu 'n do chruinnich Iudas
d' a ionnsuidh fein mòr àireamh agus cuid-
eachd do na fìreanaibh chum dol a mach
maille ris do 'n chath,
14 Thubhairt e, Gheibh mi dhomh fein
àinm agus urram 'san rioghachd; oir théid
mi a chogadh ri Iudas, agus riu-san a ta
maille ris, a ta 'deanamh tàir air àithne an
rìgh.
15 Uime sin rinn e deas gu dol suas, agus
chaidh maille ris feachd ro mhòir do na
h-ain-diadhaidh a chuideachadh leis, agus
a dheanamh dioghaltais air cloinn Israeil.
16 Agus an uair a ràinig e am fagus do
dhol suas gu Bet-horon, chaidh Iudas le
cuideachd bhig a mach 'na chòdhail:
17 A thubhairt ri Iudas, an uair a chunn-
aic iad am feachd a' teachd 'nan còdhail,
Ciamar a 's urrainn sinne, air duinn a bhi
co beag ann an àireamh, cogadh a dhean-
amh an aghaidh cuideachd co mòr, agus co
làidir, do bhrìgh gu 'm bheil sinn gu fann-
achadh le bhi trasgadh fad an latha?
18 D' an do fhreagair Iudas, Cha chùis
chruaidh e mòran a bhi air an druideadh
suas ann an làmhaibh beagain: agus do
Dhia nèimhe a 's aon ni teasairginn a
dheanamh le cuideachd mhòir, no le cuid-
eachd bhig:
19 Oir cha 'n 'eil buaidh a' chatha a' co-
sheasamh ann an lionmhorachd na feachd;
ach thig neart o nèamh.
20 Thàinig iad 'nar n-aghaidh ann am
mòr uaill agus aingidheachd chum ar
sgrios, agus ar mnài agus ar clann, 'g' ur
milleadh:
21 Ach tha sinn a' cogadh air son ar
beatha agus ar laghanna.
22 Uime sin tilgidh an Tighearna fein
bun os ceann iad roimh ar gnùis: agus air
bhur son-sa dheth, na bìodh eagal oirbh
rompa.
23 A nis, an uair a sguir e o labhairt,
léum e gu grad orra; agus mar so thil-
geadh Seron agus 'fheachd bun os ceann
roimhe.
24 Agus chuir iad an ruaig orra o dhol
sios gu Bet-horon chum a' chòmhnaird, far
an do chuireadh mu ochd céud fear diubh
gu bàs; agus theich an t-iomlan do thìr
nam Philisteach.
25 An sin thòisich eagal roimh Iudas
agus a bhràithrean, agus le h-uamhas ro
mhòr, air tuiteam air na cinnich mu 'n
cuairt doibh:
26 A mhèud 'sgun tàinig iomradh-san
chum an rìgh, agus thug na cinnich gu
léir iomradh air cogannaibh Iudais.
27 A nis, an uair a chual rìgh Antiocus
na nithe sin, bha e làn feirge; uime sin
chuir e fios agus chruinnich e r' a chéile
feachdan na rioghachd aige gu léir, eadhon
àrmailt ro làidir.
28 Dh' fhosgail e mar an céudna 'ionmhas
fein, agus thug e tuarasdal bliadhna d' a
shaighdeiribh, ag àithneadh dhoibh a bhi
deas ge b' e cuin a bhiodh féum aig orra.
29 Gidheadh an uair a chunnaic e gu 'n
do theirig àirgiod nan ionmhas aige, agus
gu 'n robh cìsean na dùcha beag, a thaobh
na h-àimhreite agus na plaighe a thugadh

air an tìr, ann a bhi 'toirt air falbh nan lagh a bha ann o shean;
30 Bha eagal air nach b' urrainn da an cosdas a ghiùlan ni b' fhaide, agus nach biodh tiodhlacan aige chum an toirt seachad co fiàluidh 'sa rinn e roimh: oir bha e a'm pailteas os ceann nan righrean a bha air thoiseach air.
31 Air an aobhar sin, air da a bhi gu mòr air a chlaoidh 'na ìnntinn, rùnaich e dol gu Persia, a ghlacadh chìsean nan dùchannan an sin, agus a thional mòran àirgid.
32 Mar sin dh' fhàg e Lisias, duine uàsal, agus aon d' on fhuil rìoghail, chum sealltuinn thairis air gnothuchaibh an righ, o 'n amhainn Euphrates gu criochaibh na h-Eiphit;
33 Agus chum a mhac Antiocus a thoirt suas, gus an tigeadh e a rìs.
34 Os bàrr, thug e dha leth nam feachd aige, agus na h-elephanta, agus chuir e fo chùram na h-uile nithe a b' àill leis a dheanamh, agus mar an cèudna da 'n taobh-san a bha chòmhnuidh ann an Iuda agus Ierusalem;
35 'Se sin, gu 'n cuireadh e àrmailt 'nan aghaidh, chum neart Israeil a mhilleadh agus a fhrèumhachadh a mach, agus fuidheall Ierusaleim, agus chum an cùimhneachan a thoirt air falbh as an àite sin;
36 Agus gu 'n cuireadh e coigrich 'nan uile chriochaibh, agus gu'n roinneadh e am fearann-san le crannchur.
37 Mar sin, ghabh an rìgh leth nam feachd a dh 'fhuirich, agus theich e o Antioch, a bhaile rioghail fein, anns an t-seachdamh bliadhna thar seachd fichead; agus, air da dol thairis air an àmhainn Euphrates, chaidh e troimh nan dùchannan àrda.
38 An sin ròghnaich Lisias Ptolemee mac Dhorimeneis, agus Nicanor, agus Gorgias, daoine tréuna do chàirdibh an rìgh.
39 Agus leò-san chuir e mach da fhichead mìle fear-coise, agus seachd mìle marcshluagh, gu dol do thìr Iuda, agus chum a sgrios, mar a dh' àithn an righ.
40 Mar so chaidh iad a mach le 'n uile chumhachd, agus thàinig iad, agus thàmhaich iad ri taobh Emmauis, anns an dùthaich chòmhnard.
41 Agus ghabh ceannaichean na dùcha, a' cluinntinn iomraidh orra, ro mhòran àirgid agus òir, le seirbhisich, agus thàinig iad d' on chàmp a cheannachadh chloinn Israeil mar thràillibh; bha mar an céudna cumhachd a' Siria, agus a' tìr nam Philisteach, a chaidh ann am bòinn maille riutha.
42 A nis an uair a chunnaic Iudas agus a bhràithre gu 'n robh truaighean air am mèudachadh, agus gu 'n do chàmpaich na feachdan iad fein 'nan criochaibh; oir bha fios aca mar a thug an righ àithne chum an sluagh a sgrios, agus chur cur as doibh gu buileach;
43 Thubhairt iad gach aon r' a chéile, Ath-leasaichmaid staid chaithte ar sluaigh fein, agus cogamaid air son ar sluaigh, agus air son an ionaid naoimh.
44 An sin bha'n co'-thionail air a chruinneachadh r' a chéile, a chum gu 'm biodh iad deas air son a' chatha, agus gu 'n deanadh iad ùrnuigh, agus gu 'n iarradh iad tròcair agus truas.
45 A nis bha Ierusalem 'na luidh falamh mar fhàsach; cha robh a h-aon d' a cloinn a chaidh a mach na stigh: bha 'n t-ionad naomh mar an céudna air a shaltradh sios, agus ghléidh coigrich an dàingneach; bha ionad-còmhnuidh aig na cinnich anns an àite sin; agus thugadh aoibhneas o Iacob, agus sguir a' phìob maille ris a' chlàrsaich.
46 Air an aobhar sin chruinnich na h-Israelich iad fein r' a chéile, agus thàinig iad gu Maspa, thàll fa chomhair Ierusaleim; oir ann am Maspa bha 'n t-àit far an robh iad roimh sin ri h-ùrnuigh, ann an Israel.
47 An sin thraisg iad an là sin, agus chuir iad umpa éudach-saice, agus thilg iad luaithre air an cinn, agus réub iad an éudach fein,
48 Agus dh 'fhosgail iad leabhar an lagha far an d' iarr na cinnich aogas an iomhaighean fein a dhealbhadh.
49 Thug iad leò mar an céudna trusganna nan sagart, agus na céud-thoraidh, agus an deachamh; agus bhrosnaich iad na Nasaraich, a choimhlion an làithean fein.
50 An sin ghlaodh iad le guth mòr ri nèamh, ag ràdh, Ciod a ni sinn leò sin, agus c' àit an giulan sinn air falbh iad?
51 Oir tha t-ionad-naomh-sa air a shaltradh sios agus air a mhi-naomhachadh, agus tha do shagartan ann an truime, agus air an toirt iosal.
52 Agus, féuch, tha na cinnich air an cruinneachadh r' a chéile 'nar n-aghaidh chum ar sgrios: tha fios agadsa air na nithibh a ta iad a' smuaineachadh 'nar n-aghaidh.
53 Cia mar a sheasas sinne 'nan aghaidh, mar bi thusa, O Dhé, a' cuideachadh leinn?
54 An sin rinn iad fuaim le trompaidibh, agus ghlaodh iad le guth mòr.
55 Agus an déigh so shònraich Iudas ceannardan os ceann an t-sluaigh, eadhon ceannardan thar mhìltean, agus thar chèudan, agus thar léth-chéudan, agus thar dheichean.
56 Ach d' an taobh-san a bha 'togail thighean, no aig an robh mnathan-pòsda, no a bha 'suidheachadh fhìon-liosan, no a bha eagallach, dh' òrduich e dhoibh-san pilltinn gach duine d' a thigh fein, a réir an lagha.

57 Uime sin ghluais an càmp, agus
shuidhicheadh e air taobh dheise Em-
mauis.
58 Agus thubhairt Iudas, Cuiribh sibh
fein fo àrmachd, agus bithibh 'n' ur daoine
tréuna, agus féuchaibh gu 'm bi sibh deas
fa chomhair na maidne, a chum gu 'n dean
sibh cogadh ris na cinnich sin a ta air
cruinneachadh an ceann a' chéile 'n' ar n-
aghaidh, chum sinn fein agus ar n-ionad-
naomh a sgrios:
59 Oir is fearr duinn bàs fhaotuinn 'sa
chath, na truaighean ar pobuill agus ar n-
ionaid-naoimh fein fhaicinn.
60 Gidheadh, mar a ta toil Dé ann an
nèamh, mar sin deanadh e.

## CAIB. IV.

AN sin ghabh Gorgias cuig mìle fear-
coise, agus mìle do 'n mharc-shluagh
a b' fhearr, agus ghluais e a mach as a'
chàmp air an oidhche:
2 Chum na crìche gu' m brùchdadh e
stigh air càmp nan Iudhach, agus gu 'n
smàladh se as iad gu grad. Agus bha
daoine an dàingnich 'nan iùil da.
3 A nis, an uair a chual Iudas so, ghluais
e fein as an àite, agus na daoine tréuna
maille ris, a chum gu 'm bualadh e àrmailt
an righ a bha ann an Emmaus,
4 An uair a bha na feachda fathasd air an
sgapadh o 'n chàmp.
5 Aig an àm chéudna thàinig Gorgias air
an òidhche do champ Iudais; agus an uair
nach d' fhuair e duine sam bith an sin,
dh' iarr e anns na beanntaibh iad: oir, a
deir esan, Tha na fir sin a' teicheadh uainn.
6 Ach co luath 'sa thàinig an là, nochd
Iudas e fein anns a' chòmhnard le tri mìle
fear, aig nach robh gidheadh aon chuid
àrmachd na claidhean a réir an inntinn.
7 Agus chunnaic iad càmp nan cinneach,
gu 'n robh e làidir agus air a dheagh uidh-
eamachadh, agus air a chuairteachadh le
marc-shluagh; agus bha iad sin ealanta ann
an cogadh.
8 Ad sin thubhairt Iudas ris na daoinibh
a bha maille ris, Na bithibh fo eagal air son
an àireimh aca, agus na biodh geilt oirbh a
thaobh am buillidh,
9 Cùimhnichibh cia mar a theasairgeadh
ar n-aithriche anns a' Mhuir Ruaidh, an
uair a bha Pharaoh an tòir orra le h-àrm-
ailt.
10 A nis uime sin glaodhmaid ri nèamh,
ma nochdas an Tighearna féudaidh e bhi
tròcair duinn, agus ma chuimhnicheas e co'-
cheangal ar n-aithriche, agus ma sgriosas e
am feachd so an diugh roimh ar gnùis:
11 A chum mar so gu 'm bi fios aig na
cinnich uile, gu 'm bheil neach ann a shaor-
as agus a thearnas Israel.
12 An sin thog na coigrich suas an sùil-
ean, agus chunnaic siad iad a' teachd thàll
f' an comhair.
13 Uime sin chaidh iad a mach as a'
chàmp chum a' chatha; ach shéid iadsan
a bha maille ri Iudas an trompaidean.
14 Mar so thòisich iad air a' chath; agus
theich na cinnich, air doibh a bhi air an
claoidh, chum a' chòmhnaird.
15 Os bàrr bha na h-uile a bha air dheir-
eadh air an cur gu dìth leis a' chlaidheamh:
oir chuir iad an ruaig orra gu Gasera, agus
gu còmhnardan Idumea, agus Asotuis, agus
Iamnia: air chor is gu 'n do mharbhadh
dhiùbh tri mìle fear.
16 Air do so a bhi dèunta, phill Iudas a
rìs leis an fheachd aige o bhi air an tòir,
17 Agus thubhairt e ris an t-sluagh, Na
bithibh dian an déigh nan creach, do bhrigh
gu 'm bheil cath fathast romhainn;
18 Agus tha Gorgias agus am feachd aige
an so r' ar taobh aìr a' bhéinn; ach seas-
aibh-sa a nis an aghaidh ar nàimhdean,
agus thugaibh buaidh orra, agus an déigh
sin feudaidh sibh na creachan a ghabhail le
dànachd.
19 An uair a bha Iudas fathast a' labhairt
nam briathar so, thàinig earrann diubh a'm
fianuis a' sealltuinn a mach o 'n bheinn;
20 Agus an uair a chunnaic iad gu 'n do
chuir na h-Iudhaich am feachd-san air
theicheadh, agus gu 'n robh iad a losgadh
am bùthanna; oir chuir an deatach a chunn-
cas an céill ciod a rinneadh:
21 An uair uime sin a mhothuich iad na
nithe sin, bha iad fo mhòr eagal; agus mar
an céudna a' faicinn feachd Iudais anns a'
chòmhnard deas gu cogadh a dheanamh.
22 Theich iad gach aon do thìr nan coig-
reach.
23 An sin phìll Iudas a chreachadh nam
bùth, far an d' fhuair iad mòran òir, agus
airgid, agus sioda gòrm, agus purpur a'
chuain, agus sàibhreas mòr.
24 An déigh so chaidh iad dhachaidh,
agus shéinn iad oran molaidh, agus thug
iad cliù do 'n Tighearn air nèamh; do
bhrigh gur maith e, agus do bhrigh gu 'm
mair a thròcair gu siorruidh.
25 Mar so bha saorsa mhòir aig Israel air
an là sin.
26 A nis, thàinig na coigrich uile a chaidh
as, agus dh' innis iad do Lisias ciod a thach-
air:
27 A bha, an uair a chual se e, fo àmh-
luadh, agus fo mhi-mhisnich, do bhrigh
nach d' rinneadh ri Israel aon chuid na
nithe bu mhaith leis, no a leithid do nith-
ibh 'sa dh' àithn an righ dha 'a theachd gu
crìch.
28 Uime sin an ath-bliadhna an déigh sin,
chruinnich Lisias r' a chéile tri fichead mile

do chòisridh thaghta, agus cuig mile do
mharc-shluagh, a chum gu 'n ceannsaich-
eadh se iad.
29 Mar so thàinig iad do Idumea, agus
shuidhich iad am pàilliuna aig Betsura:
agus chòmhlaich Iudas iad le deich mìle
fear.
30 Agus an uair a chunnaic e an àrmachd
chumhachdach sin, rinn e ùrnuigh, agus
thubhairt e, Is beannaichte thusa, O Shlan-
uighir Israeil, a chiùinich gairge an fhir
chumhachdaich le làimh do sheirbhisich
Dhaibhidh, agus a thug feachd nan coig-
reach do làmhaibh Ionatain mhic Shauil,
agus fir-giùlan nan àrm aige;
31 Druid suas an armailt so ann an làimh
do phobuill Israeil, agus biodh iad air an
cur gu h-àmhluadh 'nan cumhachd agus
nam marc-shluagh:
32 Dean iad lag-mhisneachail, agus thoir
air dànachd an neirt teicheadh air falbh
agus thoir orra criothnachadh ri 'n sgrios
fein:
33 Tilg sios iad le claidheamh na dream
aig am bheil gràdh dhuit, agus moladh
iadsan uile aig am bheil eòlas air t-àinm
thusa le buidheachas.
34 Mar so chaidh iad an cath r' a chéile;
agus mhàrbhadh do 'n fheachd aig Lisias
mu chuig mìle fear, a chaidh a dhìth eadh-
on nan làthair.
35 A nis, an uair a chunnaic Lisias an àrm-
ailt aige a' teicheadh, agus tréubhantas
shàighdeirean Iudais, agus mar a bha iad
deònach air aon chuid beatha no bàs fhaot-
uinn gu misneachail, chaidh e gu Antiochia,
agus chruinnich e r' a chéile cuideachd
do na coigrich; agus air da 'àrmailt fein a
dheanamh ni 's mò na bha e, rùnaich e
teachd a rìs do Judea.
36 An sin thubhairt Iudas agus a bhraith-
re, Féuch, tha ar nàimhdean air an cuir ann
an àimhreite: rachamaid suas chum an t-
ionad-naomh a ghlanadh agus a choisrig-
eadh.
37 Air do 'n chùis a bhi mar so chruinn-
ich am feachd uile iad fein r' a chéile, agus
chaidh iad suas do shliabh Shioin.
38 Agus an uair a chunnaic iad an t-ionad-
naomh air fhàsachadh, agus an t-altair air
a mi-naomhachadh, agus na geatachan air
an losgadh suas, agus pris a' fàs anns na
cùirtibh mar ann an còilltich, no ann an
aon do na beanntaibh, seadh, agus seòm-
raichean nan sagart air an leagadh sios,
39 Réub iad an éudach, agus rinn iad
caoidh mhòir, agus thilg iad luaithre air an
cinn,
40 Agus thuit iad sios air an aghaidhibh
còmhnard air an làr, agus thug iad cais-
meachd leis na tròmpaidibh, agus ghlaodh
iad ri néamh.
41 An sin shònraich Iudas daoine àraidh
gu cogadh a dheanamh nan aghaidh-san a
bha anns an daingneach, gus an glanadh e
an t-ionad-naomh.
42 Mar so ròghnaich e sagartan aig an
robh giùlan neo-lochdach, a leithid 'saig an
robh tlachd do 'n lagh;
43 A ghlan an t-ionad-naomh, agus a
ghiùlan a mach na clachan truaillidh gu
ionad neoghlan.
44 Agus an uair a bha iad a' cur an comh-
airle ciod a dheanadh iad le altair nan tabh-
artas-loisgte, a bha air a mi-naomhachadh,
45 Smuainich iad gu' m b' e a b' fhearr a
tilgeadh sios, air eagal gu 'm biodh i 'na
masladh dhoibh, do bhrigh gu 'n do thruaill
an cinneach i; uime sin leag iad sios i,
46 Agus chàraich iad suas na clachan air
béinn an tèampuill ann an ionad iomchuidh,
gus an tigeadh fàidh a nochdadh ciod a
rachadh dheanamh leò.
47 An sin ghabh iad clachan slàn a reir an
lagha, agus thog iad altair nuadh a réir na
té roimhe;
48 Agus rinn iad suas an t-ionad naomh,
agus na nithe a bha 'san taobh a stigh do 'n
teampull, agus naoimhaich iad na cùirtean.
49 Rinn iad mar an céudna soithichean
ùra naomha; agus thug iad an coinnleir
do 'n teampull, agus altair nan tabhartas-
loisgte, agus na tùise, agus am bòrd.
50 Agus loisg iad tùis air an altair, agus
las iad na lòchrain a bha air a' choinnleir,
a chum gun toireadh iad solus anns an
teampull.
51 Os bàrr, chuir iad na builinnean air a'
bhòrd, agus sgaoil iad na sgàilean a mach,
agus chriochnaich iad na h-oibre air fad a
thòisich iad air a dheanamh.
52 A nis, air a' chuigeamh là fichead do 'n
naothamh miosa, ris an goirear mios Chas-
leu, anns an ochdamh bliadhna thar seachd
fichead, dh' éirich iad gu moch 'sa mhad-
uinn,
53 Agus thàirg iad iobairt, a réir an lagha,
air altair nuaidh nan iobairt-loisgte a rinn
iad.
54 Faicibh ciod an t-àm, agus ciod an là,
air an do mhi-naomhaich na cinnich i,
eadhon anns an uair an do choisrigeadh i
le h-òranaibh, agus citronaibh, le clarsaich-
ibh, agus le ciombalaibh.
55 An sin thuit an sluagh uile air an
aghaidhibh, a' deanamh aoraidh, agus a'
toirt molaidh do Dhia fhlaitheanais, a thug
soirbheachadh maith dhoibh.
56 Agus uime sin ghléidh iad coisreagadh
na h-altarach rè ochd làithean, agus thairg
iad tabhartasa-loisgte le h-aoibhneas, agus
dh' ìobair iad ìobairt na saorsa agus a' mhol-
aidh.
57 Sgeudaich iad mar an céudna aghaidh

an teampuill le coronaibh òir, agus le
sgiathaibh: agus bha na geataichean agus
na seòmraichean air an deanamh as ùr, le
dorsaibh-crochaidh orra.
58 Mar so bha aoibhneas ro mhòr a 'm
measg an t-sluaigh, do bhrìgh gu 'n do
chuireadh masladh nan cinneach air falbh.
59 Os bàrr, dh' òrdaich Iudas agus a
bràithrean, maille ri uile choimh-thionail
Israeil, gu 'm biodh làithean coisrigidh na
h-altarach air an gléidheadh 'nan àm fein
o bhliadhna gu bliadhna, rè ochd làithean,
o'n chuigeamh là fichead do'n mhios Chas-
leu, le cridhealas agus aoibhneas.
60 Aig an àm sin mar an céudna thog iad
suas béinn Shioin le ballachaibh àrda, agus
le tùraibh làidire ceithir thimchioll, air
eagal gu 'n tigeadh na cinnich agus gun
saltradh iad sios i, mar a rinn iad roimhe.
61 Agus shuidhich iad gearasdan an sin
'ga gleidheadh, agus dhàingnich iad Bet-
sura chum a dhionadh; a chum gu 'm
biodh tearmunn aig an t-sluagh an aghaidh
Idumea.

## CAIB. V.

A NIS an uair a chual na cinnich mu 'n
cuairt gu 'n robh an altair air a tog-
ail, agus an t-ionaid-naomh air 'ath-nuadh-
achadh mar bha e roimh, bha iad glé mhi-
thoillichte.
2 Uime sin smuainich iad air ginealach
Iacoib a sgrios a bha 'nam measg, agus le
sin thòisich iad air an t-sluagh a mharbh-
adh agus a mhilleadh.
3 An sin rinn Iudas cogadh an aghaidh
chloinn Esau ann an Idumea aig Arrabat-
tine, a cheann gu 'n do chuir iad séisd ri
Israel; agus rinn e léireadh mòr orra, agus
lughdaich e am misneach, agus ghabh e na
creachan aca.
4 Chùimhnich e mar an céudna dochann
chloinn Bheain, a bha nan rioba agus 'nan
òilbheum do 'n t-sluagh, do brigh gu 'n
robh iad ri feall-fholuch air an son anns
na slighibh.
5 Dhruid e suas iad uime sin anns na
tùraibh, agus chàmpaich e 'nan aghaidh,
agus sgrios e gu buileach iad, agus loisg e
dàingnichean an ionaid sin le teine, agus
iadsan uile a bha annta.
6 An déigh sin chaidh e a nùll dh' ionn-
suidh chloinn Ammoin, far an d' fhuair e
cumhachd mòr, agus mòran sluaigh, maille
ri Timoteus an ceannard aca.
7 Mar sin chuir e iomadh cath 'nan agh-
aidh, gus ma dheireadh an robh iad air an
claoidh leis; agus bhuail e as iad.
8 Agus an uair a ghlac e Iasar, leis na
bailtibh a bhuinneadh dha, phìll e do
Iudea.
9 An sin chruinnich na cinnich a bha aig
Ghalaad iad fein r' a chéile an aghaidh nan
Israelach a bha 'nan cairtealaibh, chum an
sgrios; ach theich iad chum dàingnich
Dhatema,
10 Agus chuir iad litrichean chum Iudais
agus a bhràithrean; Tha na cinnich a ta
mu 'n cuairt duinn air cruinneachadh r' a
chéile 'nar n-aghaidh chum ar sgrios:
11 Agus tha iad ag ullachadh gu tighinn
agus gu 'n dàingneach a ghlacadh chum an
do theich sinne, le Timoteus mar cheannard
air am feachd.
12 Thig uime sin a nis, agus saor sinn o 'n
làmhaibh; oir tha mòran dinn air dol a
dhìth:
13 Seadh, tha ar bràithre gu léir a bha
ann an ionadaibh Thobie air an cur gu bàs:
agus ghiulan iad mar an céudna air falbh
'nam bràighdibh am mnài agus an clann,
agus thug iad leò an cuid; agus sgrios iad
an sin mu mhìle fear.
14 An uair a bha na litrichean sin fathast
'gan léughadh, féuch, thàinig teachdairean
eile o Ghalilee le 'n éudach air an réubadh,
a dh' aithris air an dòigh so,
15 Agus a deir, Tha iadsan o Ptolemais,
agus o Thirus, agus Sidon, agus uile Gha-
lilee nan Cinneach, air cruinneachadh le
chéile 'nar n-aghaidh chum ar sgrios.
16 A nis, an uair a chual Iudas agus an
sluagh na briathra sin, chruinnich buidh-
eann mhòr cuideachd, a chumail comhairle
ciod a dheanadh iad air son am braithrean
a bha ann an trioblaid, agus air am buair-
eadh leò.
17 An sin thubhairt Iudas ri Simon a
bhràthair, Tagh thusa daoine a mach, agus
rach agus teasairg do bhràithrean a ta ann
an Ghalilee, oir théid mise agus Ionatan mo
bhràthair do dhùthaich Ghalaaid.
18 Mar so dh' fhàg e Ioseph mac Shach-
ariais, agus Asarias, ceannardan a' phobuill,
le fuigheall an fheachd ann an Iudea 'ga
ghleidheadh:
19 D' an tug e àithne, ag ràdh, Gabhaibh
cùram an t-sluaigh so, agus féuchaibh nach
dean sibh cogadh an aghaidh nan cinneach
gus an àm 'san tig sinn a rìs.
20 A nis thugadh do Shimon tri mìle
fear gu dol do Ghalilec, agus do Iudas ochd
mìle fear air son dhùcha Ghalaaid.
21 An sin chaidh Simon do Ghalilee, far
an do chuir e iomadh cath ris na cinnich,
air chor is gu 'n robh na cinnich air an
claoidh leis-san.
22 Agus bha e air an tòir gu geata Pto-
lemais; agus chuireadh a dhìth do na cinn-
ich mu thri mìle fear, dhe 'n do ghabh e
na creachan aca.
23 Agus thug e air falbh maille ris, iad-
san a bha ann an Ghalilee, agus ann an
Arbattis, le 'm mnàthaibh agus an cloinn,

agus an cuid air fad, agus thug e do Iudea
iad le mòr ghàirdeachas.
24 Chaidh Iudas Maccabeus mar an céud-
na, agus a bhràthair Ionatan, a nùll air
Iordan, agus dh' imich iad astar thri làith-
ean anns an fhàsach;
25 Far an do chòmhlaich iad na Nabat-
ich, a thàinig d' an ionnsuidh air mhodh
sìtheil, agus a dh' innis doibh gach ni a
thachair d' am bràithribh ann an tìr Gha-
laaid;
26 Agus cia mar a bha mòran diùbh air
an druideadh suas ann am Bosora, agus
Bosor, agus Alema, Casphor, Maced, agus
Carnaim; (tha na bailte sin uile làidir agus
mòra;)
27 Agus gu 'n robh iad air an dùnadh
suas ann am bailtibh eile do thìr Ghalaaid,
agus gu 'n do shònraich iad air an là màir-
each na feachdan aca a thoirt an aghaidh
nan dàingneach, agus an glacadh, agus an
sgrios gu léir ann an aon là.
28 Air so, thionndaidh Iudas agus am
feachd aige gu h-ealamh air slighe an fhàs-
aich gu Bosora; agus an uair a choisinn e
am baile, chuir e na firionnaich uile gu bàs
le faobhair a' chlaidheimh, agus ghlac e a
chreach aca gu léir, agus loisg e am baile
le teine.
29 As an deachaidh e mach air an òidh-
che, agus chaidh e gus an d' ràinig e an
dàingneach.
30 Agus moch 'sa mhaduinn shèall iad
suas, agus, féuch, bha sluagh do-àireamh
a' giùlan fhàradh, agus inneala-catha eile
chum an dàingneach a ghlacadh; oir thug
iad ionnsuidh orra.
31 Air an aobhar sin an uair a chunnaic
Iudas gu 'n do thòisich an cath, agus gu 'n
deachaidh glaodh a' bhaile suas gu nèamh,
le trompaidibh, agus fuaim mhòir,
32 Thubhairt e ris an fheachd aige, Cog-
aibh an diugh air son bhur bràithre.
33 Uime sin chaidh e a mach air an cùl-
aobh ann an tri cuideachdaibh, a shéid na
trompaidean aca, agus a ghlaodh le h-ùr-
nuigh.
34 An sin theich feachd Thimoteuis uaith,
air doibh fios a bhi aca gur e Maccabeus a
bh' ann; uime sin chuir e a dhìth iad le h-
àr mòr; air chor is gu 'n do mhàrbhadh
dhiubh air an là sin mu ochd mìle fear.
35 Air do so a bhi deunta, thionndaidh
Iudas gu taobh do Mhaspha; agus an déigh
dha ionnsuidh a thoirt air, ghlac se e, agus
mharbh e na firionnaich uile ann, agus rinn
e greim air a' chreach aige, agus loisg e le
teine e.
36 A' sin chaidh e, agus ghlac e Casphon,
Maged, Bosor, agus bailte eile do dhùthaich
Ghalaaid.
37 An déigh nan nithe sin chruinnich
Timoteus feachd eile, agus champaich e an
aghaidh Raphain air taobh thàll an t-
sruth.
38 Mar so chuir Iudas daoine gu beachd
a ghabhail air an fheachd, a thug fios d' a
ionnsuidh, ag ràdh, Tha na cinnich gu léir
a ta mu 'n cuairt duinn air an cruinneach-
adh d' an ionnsuidh, eadhon feachd ro
mhòr.
39 Thuarasdalaich e mar an céudna na
h-Arabaich a chuideachadh leò, agus
shuidhich iad am bùthanna air taobh thàll
an t-srutha, deas gu teachd agus gu cogadh
'nad' aghaidh-sa. Air so chaidh Iudas 'gan
còmhlachadh.
40 An sin thubhairt Timoteus ri ceann-
ardaibh 'fheachd fein, An uair a thig Iudas
agus fheachd fein am fagus do 'n t-sruth,
ma théid sibh thairis air an toiseach d' ar
n-ionnsuidh-ne, cha bhi sinn comusach air
seasamh 'na aghaidh; oir gheibh e gu
cumhachdach a' chuid a 's fearr dinn:
41 Ach ma bhios eagal air, agus gu 'n
càmpaich e air an taobh thàll do 'n àmh-
ainn, théid sinne nùll d' a ionnsuidh, agus
bheir sinn buaidh air.
42 A nis, an uair a thàinig Iudas am
fagus do'n t-sruth, thug se air sgriobhaich-
ean an t-sluaigh fuireach ri taobh an t-
srutha; d' an tug e àithne, ag ràdh, Na
leig le duine sam bith fuireach 'sa chàmp,
ach thigeadh iad gu léir chum a' chatha.
43 Mar so chaidh e an toiseach nùll d' an
ionnsuidh, agus an sluagh uile 'na dhéigh;
an sin thilg na bràithre gu leir an inneala
air falbh, air doibh a bhi air an claoidh 'na
fhianuis, agus theich iad chum an teamp-
uill a bha aig Carnaim.
44 Ach ghlac iad am baile, agus loisg iad
an teampull leis gach ni a bha stigh ann.
Mar so cheannsaicheadh Carnaim, ni mò a
b' urrainn doibh seasamh ni b' fhaide roimh
Iudas.
45 Ann sinn chruinnich Iudas r' a chéile
na h-Israelich gu leir a bha ann an tìr
Ghalaaid, o 'n neach a 's lugha gus an
neach a 's mò, eadhon am mnài, agus an
clann, agus an cuid, feachd ro mhòr, a
chum gu 'n tigeadh iad do thìr Iudea.
46 A nis, an uair a thàinig iad gu Eph-
ron (bha so 'na bhaile mòr air an t-slighe
mar a rachadh iad, gu ro mhaith air a
dhàingneachadh), cha b' urrainn doibh
tionndadh uaith, aon chuid chum na làimh
dheise no chli, ach b' éigin doibh dol troimh
a mheadhoin.
47 An sin dhùin iadsan 'sa bhaile a mach
iad, agus lion iad suas na geata le clach-
aibh.
48 Uime sin chuir Iudas fios d' an ionn-
suidh air mhodh sìtheil, ag ràdh, Leigibh
leinn dol troimh bhur tìr a chum dol dh'

ionnsuidh ar dùcha fein, agus cha dean neach sam bith dochunn oirbh; théid sinn troimh a mhàin air ar coise; gidheadh cha 'n fhosgaileadh iad dha.
49 Air an aobhar sin dh' àithn Iudas gàirm a bhi air a deanamh air feadh an fheachda, gu 'n suidhicheadh gach duine a bhùth fein far an robh e.
50 Mar so shuidhich na sàighdeirean, agus thug iad ionnsuidh air a' bhaile rè an là sin, agus rè na h-òidhche sin, gus mu dheireadh an tugadh am baile suas 'na làmhaibh;
51 An sin mhàrbh e na fìrionnaich uile le faobhair a' chlaidheimh, agus chuir e séisd ris a' bhaile, agus ghabh e a' chreach aige, agus chaidh e troimh a' bhaile thairis orra-san a chuireadh gu bàs.
52 An déigh so chaidh iad a null air Iordan d' on chòmhnard mhòir air béulaobh Bhetsain.
53 Agus chruinnich Iudas r' a chéile iad-san a thàinig air deireadh, agus rè na slighe thug e earail do 'n t-sluagh, gus an tàinig iad do thìr Iudea.
54 Mar so chaidh iad suas do bheinn Shioin le h - aoibhneas agus gàirdeachas, far an do thàirg iad tabhartais-loisgte, do bhrìgh nach do mhàrbhadh a h-aon diubh gus an do phìll iad ann an sìth.
55 A nis, aig an àm sin bha Iudas agus Ionatan ann an tìr Ghalaaid, agus Simon a bhràthair ann an Ghalilee air béulaobh Ptolemais,
56 Chual Ioseph mac Shachariais, agus Asarias, ceannarda nan gearasdan, na nithe éuchdach, agus na gniomhara gaisgeil a rinn iad.
57 Uime sin thubhairt iad, Faigheamaid-ne mar an céudna àinm, agus rachamaid a chogadh an aghaidh nan cinneach a ta mu 'n cuairt duinn.
58 Mar so, an uair a chuir iad an òrdugh an gearasdan a bha maille riu, chaidh iad a réir Iamnia.
59 An sin thàinig Gorgias agus a chuid daoine a mach as a' bhaile gu cogadh nan aghaidh.
60 Agus thàinig e gu crìch, gu 'n do chuireadh an teicheadh air Ioseph agus Asarias, agus gu 'n do ruagadh iad gu criochaibh Iudea; agus chuireadh air an là sin a dhìth do shluagh Israeil mu dhà mhìle fear.
61 Mar so bha sgrios mòr am measg chloinn Isracil, do bhrìgh nach robh iad ùmhal do Iudas agus a bhràithribh, ach gu 'n do shaoil iad gu 'n deanadh iad gniomh gaisgeil eigin.
62 Os bàrr, cha tàinig na daoine sin o shìol na muinntir leis an tugadh le an làimh saorsa do Israel.
63 Gidheadh bha 'n duine Iudas agus a bhràithrean ro chliùiteach ann an sealladh Israeil gu léir, agus nan cinneach air fad; ge b' e àite 'san tugadh iomradh air an àinm;
64 A mhèud 'sgu 'n do chruinnich an sluagh d' an ionnsuidh le gàirmibh aoibhneach.
65 An deigh sin chaidh Iudas a mach le 'bhràithribh, agus chog iad an aghaidh chloinn Esau anns an dùthaich a réir na h-àird a deas, far an do chuir e Hebron gu bàs, agus do bhuail e a bhailtean, agus an do leag e sios an dàingneach aige, agus an do loisg e na tùra aige mu 'n cuairt.
66 Ghluais e o sin gu dol do thìr nam Philisteach, agus chaidh e troimh Shamaria.
67 Aig an àm sin chuireadh sagartan àraidh gu bàs anns a' chath, a bha deònach air an tréubhantas a nochdadh, do bhrìgh gu 'n deachaidh iad gu h-amaideach a mach a chogadh.
68 Mar so phìll Iudas gu Asotus ann an tìr nam Philisteach; agus an uair a leag e sios an altairean, agus a loisg e le teine an iomhaighean snaighte, agus a sgrios e am bailtean, phìll e gu tìr Iudea.

## CAIB. VI.

MU 'N àm sin chual righ Antiochus, a' siubhal troimh nan dùchannan arda, e air aithris, gu 'n robh Elimais, ann an tìr Phersia, 'na bhaile ro ainmeil air son sàibhreis, airgid, agus òir;
2 Agus gu 'n robh ann teampull ro shàibhear, anns an robh còmhdaichean òir, agus uchd-éididhean, agus sgiathan, a dh' fhàgadh an sin le Alecsander, mac Philip, righ nam Macedonach, a rioghaich an toiseach am measg nan Gréugach.
3 Uime sin thàinig e agus dh' iarr e am baile a ghlacadh, agus sgrios a thoirt air; ach cha robh e 'na chomas, do bhrìgh gu 'n d' fhuair muinntir a' bhaile, rabhadh air sin,
4 Dh' éirich iad 'na aghaidh anns a' chath: mar so theich e, agus dh' fhalbh e a' sin le truime mhòir, agus phìll e gu Babilon.
5 Os bàrr, thàinig neach a thug sgéul dha a 'm Persia, gu 'n deachaidh na h-àrmailtean a ruagadh a chaidh an aghaidh thìr Iudea:
6 Agus gu 'n do chuireadh air falbh leis na h-Iudhaich Lisias, a chaidh a mach an toiseach le cumhachd mòr; agus gu 'n d' rinneadh làidir iad leis an àrmachd, agus a' chumhachd, agus le stòras nan creach, a fhuair iad o na h-àrmailtibh a sgrios iad:
7 Gu 'n do leag iad mar an céudna sios a' ghràneileachd a chuir e suas air an altair ann an Ierusalem, agus gu 'n do chuairtich

iad an t-ionad-naomh le ballachaibh àrda,
mar a bha e roimh, agus Betsura a bhaile
fein.
8 A nis, an uair a chual an righ na
briathra sin, bha iongantas air, agus bha e
gu searbh air a ghluasad: uime sin chuir
se e fein 'na shìneadh air a leabaidh, agus
dh' fhàs e tinn le bròin, do bhrigh nach d'
éirich dha mar a shaoil e.
9 Agus an sin dh' fhan e iomadh là; oir
bha a bhròn an còmhnuidh ni 's mò agus
ni 's mò, agus ghabh e stigh gu 'n robh e
gu bàsachadh.
10 Uime sin chuir e fios air a chàirdibh
air fad, agus thubhairt e riutha, Theich an
cadal o' m' shùilibh, agus tha mo chridhe
a' fannachadh le cùram.
11 Agus smuainich mi annam fein, Ciod
an trioblaid chum an tàinig mi, agus cia
mòr an tuil truaighe anns am bheil mi a
nis! oir bha mi tòirbheartach, agus air mo
ghràdhachadh 'nam chumhachd.
12 Ach a nis tha cùimhne agam air na h-
uile a rinn mi ann an Ierusalem, agus gu 'n
do ghabh mi na soithichean òir agus àirgid
gu léir a bha an sin, agus gu 'n do chuir
mi a sgriosadh luchd - àiteachaidh Iudea
gu 'n aobhar.
13 Tha mi a' toirt fanear uime sin gu 'm
bheil na truaighean sin air teachd orm air
son an aobhair so; agus, féuch, tha mi gu
bàsachadh le bròin ro mhòir ann an tìr
choimhich.
14 An sin ghàirm e air son Philip, aoin
d' a chàirdibh fein, a rinn e 'na riaghlair
thairis air a rioghachd.
15 Agus thug e an crùn da, agus a thrus-
gan, agus a shéula, a chum gu 'n àraich-
eadh e suas Antiochus a mhac fein, agus
gu 'n togadh e suas e air son na riogh-
achd.
16 Agus mhar so fhuair Antiochus bàs
an sin anns an naothamh bliadhna thar
seachd fichead.
17 A nis an uair a fhuair Lisias fios gu 'n
robh an righ màrbh, chuir e suas Antioch-
us a mhac, a dh' àraich e, air da a bhi òga,
gu rioghachadh 'na àite, agus thug e Eu-
pator mar àinm air.
18 Mu 'n àm so dhruid iadsan a bha anns
an tùr na h-Israelich suas mu thimchioll
an ionaid-naoimh, agus mhiannaich iad an
dochunn an còmhnuidh, agus neartachadh
nan cinneach.
19 Uime sin ghairm Iudas, a' rùnachadh
an sgrios, an sluagh uile cuideachd chum
séisd a chur riutha.
20 Mar so thàinig iad cuideachd, agus
chuir iad séisd riu anns an deicheamh
bliadhna thar seachd fichead, agus rinn e
tulaichean gu tilgeadh 'nan aghaidh, agus
innealan eile.
21 Or bàrr fhuair cuid àraidh dhiùbhsan
a bha air an claoidh a mach, ri'n d' aonaich
beagan do dhaoinibh an-diadhaidh Israeil
iad fein:
22 Agus chaidh iad dh' ionnsuidh an
righ, agus thubhairt iad, Cia fhad 'sa bhios
e gus an cuir thu breitheanas an gniomh,
agus gus an dean thu dioghaltas air son ar
bràithre?
23 Bha sinne toileach air seirbhis a
dheanamh dod' t-athair, agus a dheanamh
mar a b' àill leis, agus a bhi ùmhal d' a
àitheantaibh;
24 Air son so tha iadsan a bhuineas d' ar
cinneach a' cur séisd ris an tùr, agus
tha iad air dealachadh ruinn: gidheadh,
mhàrbh iad a' mhéud dinn 'sair am faigh-
eadh iad gréim, agus chreach iad ar n-
òighreachd.
25 Ni mò a shìn iad a mach an làmh 'nar
n-aghaidh-ne a mhàin, ach mar an céudna
an aghaidh an criochan fein air fad.
26 Agus, féuch, an duigh tha iad a' cur
séisd ri dàingneach Ierusaleim, chum a
ghlacadh: dhion iad an t - ionad - naomh
mar an céudna agus Betsura.
27 Air an aobhar sin, mar coisg thu iad
gu h-ealamh, nì iad nithe a 's mò na iad
sin, ni mò an comas duit an riaghladh.
28 A nis, an uair a chual an righ so, bha
fearg air, agus chruinnich e r' a cheile a
chàirdean uile, agus ceannardan 'àrmailt,
agus iadsan air an robh cùram nan each.
29 Thàinig mar an céudna d' a ionnsuidh
a' rioghachdaibh eile, agus a' eileanaibh a'
chuain, buidheanna do shàighdeiribh-tuar-
asdail:
30 Air chor is gu' n robh àireamh an àr-
mailt aige céud mìle coisiche, agus fichead
mìle marc-shluagh, agus dà elephant dhéug
thar fhichead air an cleachdadh 'sa chath.
31 Chaidh iad sin troimh Idumea, agus
shuidhich iad an aghaidh Bhetsura, air an
tug iad ionnsuidh iomadh là, a' deanamh
inneala cogaidh; ach thàinig muinntir
Bhetsura a mach, agus loisg iad e teine
iad, agus chog iad gu tréun.
32 Air son so ghluais Iudas o'n dàing-
neach, agus shuidhich se e fein ann am
Batsacharias, thàll fa chomhair càimp an
righ.
33 An sin air do 'n righ éiridh gu moch,
chaidh e gu dian air aghaidh leis an fheachd
aige a réir Bhatsachariais, far an d' ullaich'
àrmailte iad fein gu cogadh, agus an do
shéid iad an tròmpaidean.
34 Agus a chum gu 'm brosnaicheadh iad
na h - elephanta gu cogadh, nochd iad
dhoibh fuil nam fìon-dhearc agus nam
maol-dhearc.
35 Os bàrr, roinn iad na beathaichean
a 'm measg nan àrmailt, agus shònraich iad

mìle fear air son gach elephaint, air an àrmadh le lùirichibh-màilleach, agus le clogaidibh umha air an cinn; agus a bhàrr air so, dh' òrduicheadh air son gach beathaich cuig céud do 'n mharc-shluagh a 's feàrr.
36 Bha iad so deas air son gach aobhair: ge b' e àit 'san robh am beathach, agus ge b' e càit an rachadh am beathach, chaidh iadsan mar an céudna, ni mò a dhealaich iad ris.
37 Agus bha dàingnichean làidire fiodha air na beathaichibh, a chòmhdaich gach aon diubh, agus bha iad air an crioslachadh umpa le h-ìnnleachdaibh: bha mar an céudna air gach aon dà fhear dhéug thar fhichead làidir a chathaich orra, a bharr air an Innseanach a stiùir e.
38 A thaobh na cuid eile do 'n mharc-shluagh, chuir siad iad air an taobh so agus air an taobh sin, aig da earrainn an fheachda, a' toirt chomhar doibh ciod a dheanadh iad, agus air an uidheamachadh air fad anns na sreathaibh.
39 A nis, an uair a dheàlraich a' ghrian air na sgiathaibh òir agus umha, shòillsicheadh na beannta leò, agus thug iad solus mar lòchrain teine.
40 Mar so air do dh' earrainn do àrmailt an righ a bhi air a sgaoileadh air na beanntaibh àrda, agus earrann anns na gleanntaibh gu h-iosal, ghluais iad gu tearuinte air aghaidh, agus ann an òrdugh.
41 Uime sin ghluàiseadh na h-uile a chuàl farum na mòr-chuideachd aca, agus gluasad na còisridh, agus gleadhraich nan acfhuinn; oir bha 'n àrmailt ro mhòr agus cumhachdach.
42 An sin tharruing Iudas agus 'fheachd am fagus, agus dh' ìnndrinn iad do 'n chath, agus mhàrbhadh do dh' àrmailt an righ sea céud fear.
43 Air do Eleasar mar an céudna, d' an co'-àinm Sabharan, a thoirt fanear gu 'n robh aon do na beathaichibh, a bha air 'àrmadh le acfhuinn rioghail, ni 's àirde na càch uile, agus air da smuaineachadh gu 'n robh an righ air,
44 Chuir se e fein an cunnart, a chum gu 'n saoradh e a shluagh fein, agus gu 'm faigheadh e dha fein àinm bithbhuan:
45 Uime sin léum e gu gaisgeil air troimh mheadhoin a' chatha, a' màrbhadh air an làimh dheise agus chli, air chor is gu 'n robh iad air dealachadh uaith air an da thaobh.
46 Air do so a bhi deunta, chrùb e fo 'n elephant, agus shàth e stigh fodha, agus mhàrbh se e; uime sin thuit an t-elephant air a mhuin, agus an sin fhuair e bàs.
47 Os bàrr, thionndaidh a' chuid eile do na h-Iudhaich air falbh uatha, air doibh neart an righ fhaicinn, agus ainneart nam feachd aige.
48 An sin chaidh àrmailt an righ suas do Ierusalem g' an còmhlachadh, agus shuidhich an righ a bhùthanna an aghaidh Iudea, agus an aghaidh béinn Shioin.
49 Ach rinn e sìth riu-san a bha ann am Bhetsura: oir thàinig iad a mach as a bhaile, do bhrìgh nach robh lòn sam bith aca an sin, chum an t-séisd fhulang, air di a bhi 'na bliadhna foise do 'n tìr.
50 Mar so ghlac an righ Bhetsura, agus shuidhich e gearasdan an sin 'ga ghleidheadh.
51 A thaobh an ionaid-naoimh, chuir e séisd ris rè iomadh là; agus shuidhich e an sin gùnnraidh le h-innealaibh agus acfhuinn a thilgeadh teine agus chlach, agus bùill a thilgeadh lannan agus chrànn-tàbhaill.
52 Air so rinn iadsan mar an céudna innealan an aghaidh nan inneal acasan, agus chum iad cogadh riu rè uine fhada.
53 Gidheadh mu dheireadh, air do na soithichibh aca a bhi dh' easbhuidh lòin, (oir 'se an seachdamh bliadhna a bha ann, agus dh' ith iadsan ann an Iudea, a shaoradh o na Cinnich, suas fuighleach an stòrais,)
54 Cha d' fhàgadh ach àireamh bheag 'san ionad-naomh, do bhrigh gu 'n do bhuadhaich a' ghorta air sheòl nan aghaidh, 'sgu 'n robh iad toileach air iad fein a sgapadh, gach duine d' a àite fein.
55 Aig an àm sin chual Lisias gu 'n robh e air aithris, gu 'n robh Philip, a shònraich Antiochus an righ, an uair bu bheò e, chum a mhac Antiochus àrachadh suas, gu bhi 'na righ,
56 Air pilltinn a mach a' Persia agus Media, agus mar an céudna feachd an righ a chaidh maille ris, agus gu 'n d' iarr e riaghladh nan gnothuichean a ghabhail d' a ionnsuidh fein;
57 Uime sin chaidh e le mòr-chabhaig, agus thubhairt e ris an righ, agus ri ceannardaibh an fheachd, agus ris a' chuideachd, Tha sinn a' crionadh gach là, agus cha 'n eil ar lòn ach beag, agus tha 'n t-àite ris am bheil sinn a' cur séisd làidir, agus tha cùisean na rioghachd 'nan luidh oirnne;
58 A nis uime sin biomaid 'nar càirdibh do na daoinibh sin, agus deanamaid sìth riutha, agus ri 'n cinneach air fad;
59 Agus deanamaid cùmhnant riu, gu 'n tig iad beò a réir an laghanna fein, mar a rinn iad roimh; oir tha iad uime sin mi-thoilichte, agus rinn iad na nithe sin uile, a chionn gu 'n do chuir sinn as do na laghannaibh aca.
60 Mar so bha 'n righ agus na prionnsa toilichte: uime sin chuir e fios d' an ionn-

suidh chum sìth a dheanamh; agus ghabh
iad ris.
61 Thug mar an céudna an righ agus
na prionnsa am mionnan dhoibh; air an
aobhar sin chaidh iad a mach as an daing-
neach.
62 An sin chaidh an righ a steach chum
beinne Shioin; ach an uair a chunnaic e
neart an àite, bhris e air a mhionnaibh a
thug e, agus thug e àithne am balladh a
leagadh sios ceithir thimchioll.
63 An deigh sin theich e le cabhaig, agus
phill e gu Antiochia, far an d' fhuair e
Philip 'na uachdaran air a' bhaile; uime
sin chog e 'na aghaidh, agus ghabh e am
baile le h-ainneart.

## CAIB. VII.

ANNS a' chéud bliadhna déug thar
seachd fichead, dh' fhalbh De-
metrius, mac Sheleucuis, o 'n Roimh, agus
thàinig e a nios le beagan dhaoine chum
baile air slios na fàirge, agus rìoghaich e
an sin.
2 Agus 'nàm da dol a steach do lùchairt a
shinnsear, thachair a chùis, gu 'n do ghlac
na feachdan aige Antiochus agus Lisias,
chum an tabhairt d' a ionnsuidh.
3 Uime sin, an uair a fhuair e fios air,
thubhairt e, Na faiceam an aghaidhean.
4 Mar so mhàrbh am feachd aig iad. A
nis, an uair a shuidhicheadh Demetrius air
righ-chaithir a rioghachd.
5 Thàinig daoine aingidh agus mi-dhiadh-
aidh Israeil gu léir da ionnsuidh, le Alci-
mus, leis am bu mhiann a bhi 'na àrd-
shagart, aca mar cheannard.
6 Agus rinn iad gearan air an t-sluagh
ris an righ, ag ràdh, Mhàrbh Iudas agus a
bhràithrean do chàirdean uile, agus dh'
fhogair iad sinn a mach as ar tìr.
7 A nis uime sin cuir a mach duine éigin
as am bheil earbsa agad, agus rachadh agus
faiceadh e ciod an sgrios a rinn e 'nar
measg-ne agus ann an tìr an righ, agus
deanadh e peanas orra, maille riusan uile a
ta 'ga 'n cuideachadh.
8 An sin ròghnaich an rìgh Bacchides,
caraid do 'n righ, a riaghail air an taobh
thall do 'n tuil, agus a bha 'na dhuine
mòr anns an rioghachd, agus dìleas do 'n
righ.
9 Agus chuir se esan maille ris an droch
Alcimus sin, a rinn e 'na àrd-shagairt, agus
dh' àithn e gu 'n deanadh e dioghaltas air
cloinn Israeil.
10 Mar so dh' fhalbh iad, agus thàinig iad
le cumhachd mòr do thìr Iudea, far an do
chuir iad teachdairean dh' ionnsuidh Iudais
agus a bhràithrean gu mealltach le briath-
raibh sìtheil.
11 Ach cha do ghabh iad sùim sam bith
d' am briathraibh: oir chunnaic iad gu 'n
tàinig iad le mòr-chumhachd.
12 An sin chruinnich cuideachd do na
sgrìobhaichibh dh' ionnsuidh Alcimuis agus
Bhacchideis, a dh' iarraidh ceartais.
13 A nis b' iad na h-Assideich a' chéud
mhuinntir a 'm measg chloinn Israeil a dh'
iarr sìth orra;
14 Oir, a deir iad, Thàinig aon a ta' na
shagart do shiol Aaroin le 'àrmailt, agus
cha dean e cron sam bith oirnne.
15 Mar so labhair e gu ciùin riu, agus
mhionnaich e dhoibh, ag ràdh, Cha deanar
dochunn oirnne aon chuid leibh-se no le 'r
càirdibh.
16 Uime sin chreid iad e: gidheadh thug
e uatha tri fichead duine, agus mharbh se
ann an aon là iad, a réir 'nam briathar a
sgriobh e,
17 Feòil nan naomh agad thilg iad a
mach, agus dhòirt iad an fhuil aca ceithir
thimchioll Ierusaleim, agus cha robh neach
ann chum an adhlacadh.
18 Uime sin thuit an t-ùamhann agus an
t-eagal aca, air an t-sluàgh gu léir, a
thubhairt, Cha 'n 'eil aon chuid fìrinn no
fìreantachd annta; oir bhris iad an co'-
cheangal agus a' bhòid a rinn iad.
19 An déigh so dh' fhalbh Bacchides o
Ierusalem, agus shuidhich e a bhùthanna
ann an Beset, far an do chuir agus an do
ghlac e mòran do na fir a thréig e, agus
cuid do 'n t-sluagh mar an céudna; agus
an uair a mhàrbh e iad, thilg e 'san t-slochd
mhòr iad.
20 An sin thug e an dùthaich suas do
Alcimus, agus dh' fhàg e cumhachd maille
ris a chuideachadh leis: mar so chaidh
Bacchides dh' ionnsuidh an righ.
21 Ach bha Alcimus toilichte air son na
h-àird-shagartachd.
22 Agus d' a ionnsuidh-san chaidh iadsan
uile a chuir trioblaid air an t-sluagh, a rinn
mòran sgrios ann an Israel, an deigh dhoibh
tìr Iuda fhaotuinn 'nan comas.
23 A nis an uair a chunnaic Iudas an t-
olc sin uile a rinn Alcimus agus a chuid-
eachd a 'm measg nan Israelach, eadhon os
ceànn nan cinneach,
24 Chaidh e a mach air feadh chrìochan
Iudea mu 'n cuairt, agus rinn e dioghaltas
orra-san a rinn ceannairc 'na aghaidh, air
chor is nach robh a' chridhe aca tuilleadh a
dhol a mach dh' ionnsuidh na dùcha.
25 Air an làimh eile, an uair a chunnaic
Alcimus gu 'n d' fhuair Iudas agus a chuid-
eachd an làmh an uachdar, agus a bha fios
aige nach b' urrainn e seasamh an aghaidh
an cumhachd - san, chaidh e a rìs chum an
righ, agus labhair e gach olc mu 'n timchioll
a b' urrainn e.
26 An sin chuir an righ Nicanor, aon do

na prionnsaibh urramach aige, duine aig an robh fuath bàsmhor do Israel, le h-àithne chum an sluagh a sgrios.
27 Mar so thàinig Nicanor do Ierusalem le cumhachd mòr; agus chuir e gu meall-tach fios dh'ionnsuidh Iudais agus a bhràith-re, le briathraibh càirdeil, ag ràdh,
28 Na biodh cath sam bith eadar mise agus thusa: thig mise le beagan dhaoine, chum gu 'm faic mi thu ann an sìth.
29 Thàinig e uime sin dh' ionnsuidh Iudais, agus chuir iad fàilte air a' chéile gu càir-deil. Gidheadh bha na nàimhdean deas chum Iudas a thoirt air falbh le h-ainneirt.
30 An ni so an uair a bha fios aig Iudas air, 'se sin, gu 'n tàinig e d' a ionnsuidh le foill, bha eagal mòr aig roimhe, agus cha 'n fhaiceadh e a ghnùis tuilleadh.
31 Chaidh Nicanor mar an céudna, an uair a chunnaic e gu 'n robh a' chomhairle air a faotuinn a mach, a mach a chogadh an agh-aidh Iudais ri taobh Chapharsalama;
32 Far an do mhàrbhadh air taobh Ni-canoir mu chuig mìle fear, agus theich càch gu baile Dhaibhidh.
33 An déigh so chaidh Nicanor suas gu béinn Shioin, agus thàinig a mach as an ionad-naomh cuid àraidh do na sagartaibh, agus cuid àraidh do sheanairibh an t-sluaigh, a chur fàilte gu sìtheil air, agus a nochdadh dha an iobairt-loisgte a thairgeadh air son an righ.
34 Ach rinn e fanoid orra, agus ghàir e riutha, agus chàin se iad gu maslachail, agus labhair e gu h-àrdanach,
35 Agus mhionnaich e 'na fhéirge, ag ràdh, Mar bi Iudas agus 'fheachd a nis air an toirt suas 'nam làmhaibh, ma thig mi a chaoidh tuilleadh ann an tearuinteachd, lois-gidh mi suas an tigh so: agus le sin chaidh e mach ann am mòr chorruich.
36 An sin chaidh na sagartan a stigh, agus sheas iad a 'm fianuis na h-altarach agus an teampuill, a' gul, agus ag ràdh,
37 Roghnaich thusa, O Thighearna, an tigh so gu bhi air àinmeachadh air t-àinm fein, agus gu bhi 'na thigh ùrnuigh agus athchuinge dod' shluagh fein:
38 Dean dioghaltas air an duine so agus air 'fheachd-san, agus tuiteadh iad leis a' chlaidheamh: cùimhnìch an toibheuma, agus na ceadaich dhoibh marsuinn ni 's mò.
39 Mar so chaidh Nicanor a mach a Ierusalem, agus shuidhich se a bhùthanna ann am Bet-horon, far an do chòmhlaich feachd a' Siria e.
40 Ach shuidhich Iudas aig Adasa le tri mìle fear, agus an sin rinn e ùrnuigh, ag ràdh,
41 O Thighearna, an uair a labhair iadsan toibheum a chuireadh a mach le righ nan Assiriach, chaidh t-aingeal a mach agus mhàrbh se naoi fichead agus cùig mìle diubh;
42 Eadhon mar so sgrios thusa an diugh am feachd so romhainn, a chum gu 'm bi fios aig càch gu 'n do labhair e gu toibh-eumach an aghaidh t-ionaid-naoimh fein, agus thoir breith air a réir 'aingidheachd fein.
43 Mar so air an treas là déug do 'n mhios Adar chaidh na feachdan an cath r' a chéile: ach bha feachd Nicanoir air a chlaoidh, agus mhàrbhadh e fein an toiseach anns a' chath.
44 A nis, an uair a chunnaic feachd Nica-noir gu 'n do mhàrbhadh e, thilg iad air falbh an innealan, agus theich iad.
45 An sin chaidh iad astar latha 'nan déigh, o Adasa gu Gasera, a' bualadh cais-meachd 'nan déigh le tròmpaidibh.
46 Air do 'n chùis a bhi mar so, thàinig iad a mach a' uile bhailtibh Iudea mu 'n cuairt, agus dhruid iad stigh iad; air chor is gu 'n robh iadsan, a' tionndadh air an ais orra-san a bha air an tòir, gu léir air am màrbhadh leis a' chlaidheamh, agus cha d' fhàgadh fiù a h-aon diubh.
47 An déigh sin ghlac iad a' chreach, agus a' chobhartach, agus ghearr iad ceann Nica-noir dheth, agus a làmh dheas, a shìn e a mach co h-uaibhreach agus thug iad air falbh iad, agus chroch iad suas iad a réir Ierusaleim.
48 Air son so rinn an sluagh gàirdeachas mòr, agus choimhead iad an là sin mar là mòr aoibhneis.
49 Os bàrr, dh' òrduich iad an là so a chumail gach bliadhna, air bhi dha an treas là déug do Adar.
50 Mar so bha fois rè tamuill aig tìr Iuda.

## CAIB. VIII.

A NIS chùal Iudas mu chliù nan Roimh-each, gu 'n robh iad 'nan daoinibh tréuna agus gaisgeil, agus gu 'n robh iad a leithid 'sa ghabhadh gu toileach ris na h-uile a chuireadh iad fein a 'm bòinn riu, agus a dheanadh cùmhnant càirdeis riutha-san gu léir a thigeadh d' an ionnsuidh;
2 Agus gu 'n robh iad 'nan daoinibh ro thrèubhanta: dh' innseadh dha mar an céudna mu na coganna agus na gniomhara éuchdach a rinn iad a 'm measg nan Gala-tiach, agus mar a thug iad buaidh orra, agus a chàraich iad fo chìs iad;
3 Agus ciod a rinn iad ann an tìr na Spàinn, chum nam mèun airgid agus òir a ta an sin a chosnadh;
4 Agus gu 'n tug iad, le 'n seòltachd agus am foighidinn, buaidh air an àite sin uile, ged bha e fad as uatha; agus na rìghre mar

an céudna a thàinig 'nan aghaidh o chrioch-
aibh iomallach na talmhainn, gus an do
chlaoidh siad iad, agus an do chuir iad as
doibh gu mòr, air chor is gu 'n tug a' chuid
eile cìs doibh gach bliadhna:
5 A bhàrr air so, mar a chlaoidh iad Phi-
lip 'sa chogadh, agus Perseus righ nan Citim,
maille ri feadhainn eile a thog iad fein suas
nan aghaidh, agus a thug buaidh orra:
6 Cia mar air an dòigh chéudna, a bha
Antiochus righ mòr na h-Asia, air a chlaoidh
leò, a thàinig 'nan aghaidh anns a' chath, air
da sea fichead elephant a bhi aige, le marc-
shluagh, agus le carbadaibh, agus h-àrmailt
ro mhòr;
7 Agus cia mar a ghlac e beò e, agus a
rinn cùmhnant, gu 'n iocadh esan, agus iad-
san a rioghaicheadh 'na dhéigh cìs mhòir,
agus gu 'n tugadh iad bràighdean-gill, agus
an nì air an rachadh còrdadh a dheanamh,
8 Agus dùthaich India, agus Mhedia, agus
Lidia, agus nan tìrean a 's fearr, a thug iad
uaith, agus a bhuilich iad air Eumenes:
9 Os bàrr, cia mar a rùnaich na Greugaich
a thighinn agus an sgrios:
10 Agus gu 'n do chuir iadsan, air doibh
fios a bhi aca air so, ceannard àraidh nan
aghaidh, agus ann an cogadh riu a mhàrbh
mòran diubh, agus a ghiulan mar bhràigh-
de air falbh am mnài agus an clann, agus a
spùinn iad, agus a ghabh sealbh air am fear-
ainn, agus a leag sios an dàingnichean, agus
a thug iad gu bhi 'nan seirbhisich dhoibh
chum an là an diugh:
11 Dh' innseadh dha a thuilleadh air sin,
cia mar a mhìll iad agus a thug iad fo 'n
ceannsal fein gach uile rioghachd agus
eilean eile, a chuir aig àm sam bith 'nan
aghaidh;
12 Ach chùm iad ann an réite ri 'n càird-
ibh, agus riu-san a dh' earb riutha: agus
gu 'n tug iad buaidh air rioghachdaibh a 'm
fad 'sam fagus, air mhodh 'sgun robh eagal
air na h-uile rompa a chual mu 'n àinm
aca;
13 Agus mar an céudna, gu 'n rìoghaich
iadsan le 'n dean iad cuideachadh chum
rioghachd fhaotuinn; agus a rìs gu 'n cuir-
eadh iad as an àite, iadsan a b' àill leò: mu
dheireadh, gu 'n robh iadh air an àrdachadh
gu mòr:
14 Gidheadh air son so uile, cha do chaith
aon diùbh crùn, no éudach purpuir, chum
a bhi air an àrdachadh leò:
15 Os bàrr, mar a rinn iad dhoibh fein
tigh àrd-chomhairle, far an do shuidh ann
an comhairle, gach là tri chéud agus fichead
fear, do ghnàth a' cur an cinn r' a chéile air
son an t-sluaigh, a chum gu 'm biodh iad
air an deagh riaghladh:
16 Agus gu 'n tug iad thairis an uachdar-
anachd aca do aon duine gach bliadhna a
riaghail thairis air an dùchannaibh gu léir,
agus gu 'n robh na h-uile ùmhal do 'n aon
sin, agus nach robh aon chuid gàmhlas no
farmad 'nam measg.
17 A' beachdachadh air na nithibh sin,
ròghnaich Iudas Eupolemus mac Eoin,
mhic Accois, agus Iason mac Eleasair, agus
chuir e do 'n Roimh iad, a dheanamh cùmh-
naint sìthe agus co'-bhoinn maille riu,
18 Agus a ghuidhe orra gu 'n tugadh iad
a' chùing dhiubh; oir chunnaic iad gu 'n
robh rioghachd nan Gréugach a' saruchadh
Israeil le tràilleileachd.
19 Chaidh iad uime sin d' on Roimh, a
bha 'na thuras fhada, agus thàinig iad do 'n
àrd thigh-chomhairle, far an do labhair
agus an dubhairt iad,
20 Chuir Iudas Maccabeus, maille r' a
bhràithribh, agus ri sluagh nan Iudhach,
sinne d' ur n-ionnsuidh, a dheanamh co'-
bhòinn agus sìthe ruibh, agus gu' m biomaid
air ar cur sios mar bhur còmpanaich agus
bhur càirdean.
21 Thoilich uime sin a' chùis sin na Roimh-
ich gu maith.
22 Agus is e so dùblachadh na litreach a
sgriobh an àrd-chòmhairle air ais a rìs air
clàraibh umha, agus a chuir iad do Ierusa-
lem, a chum gu 'm biodh aca an sin maille
riu cùimhneachan sìthe agus co'-chomuinn:
23 Gu robh deagh shoirbheas leis na
Ròimhich, agus le pobull nan Iudhach,
air muir 'sair tìr gu bràth: gu robh an
claidheamh mar an céudna agus an nàmh-
aid fad uatha-san.
24 Ma thig an toiseach cogadh sam bith
air na Ròimhich, no air aon d' an luchd-co'-
bhoinn air feadh an uachdaranachd air fad,
25 Cuidichidh pobull nan Iudhach leò,
mar a chomharaichear an t-àm, le 'n uile
chridhe:
26 Ni mò a bheir iad ni sam bith dhoibh-
san a bheir cogadh orra, no chuidicheas
siad iad le lòin, innealaibh, àirgiod, no
soithichibh, mar a chunncas ceart leis na
Roimhich: ach gleidhidh iad an cùmh-
nanta gu 'n ni sam bith a ghabhail air a
shon.
27 Uime sin air an dòigh chéudna, ma
thig cogadh an toiseach air cinneach nan
Iudhach, cuidichidh na Ròimhich iad le 'n
uile chridhe, mar a chomharaichear an ùine
a mach dhoibh:
28 Ni mò a bheirear lòn dhoibh-san a ta
'gabhail co'-roinn nan aghaidh, no inneala,
no àirgiod, no lònga, mar a chunncas gu
maith leis na Roimhich: ach gléidhidh iad
an cùmhnanta, agus sin gu 'n fhòill sam
bith.
29 A réir nam pòng so rinn na Roimhich
co'-cheangal ri pobull nan Iudhach.
30 Os bàrr, ma chìth an déigh so aon

chuideachd no cuideachd eile gu 'm bheil e freagarrach ni sam bith a chur ri so, no a thoirt uaith, féudaidh iad sin a dheanamh a réir an toil fein, agus ge b' e ni a cho'-chuireas iad no a bheir iad air falbh, bith-idh sin air a cho'-dhàingneachadh.
31 Agus a thaobh nan trùaighean a ta Demetrius a' deanamh air na h-Iudhaich, sgriobh sinn d' a ionnsuidh, ag ràdh, C' ar son a rinn thu do chùing tròm air ar càird-ibh agus companaich na h-Iudhaich?
32 Ma ni iad uime sin gearan tuilleadh a' d' aghaidh, ni sinn ceartas doibh, agus ni sinn cogadh riut air muir agus air tìr.

## CAIB. IX.

OS bàrr, an uair a chual Demetrius gu'n do mharbhadh Nicanor agus 'fheachd anns a' chath, chuir e Bacchides agus Alcimus do thìr Iudea an dara uair, agus maille riu priomh neart an fheachd aige:
2 A chaidh a mach air an t-slighe a ta 'dol gu Galgala, agus shuidhich iad am bùthanna air béulaobh Mhasaloit, a ta ann an Arbela, agus an déigh dhoibh a ghlac-adh, mhàrbh iad mòran sluaigh.
3 Chàmpaich iad mar an céudna air béulaobh Ierusaleim anns a' chéud mhiosa do 'n dara bliadhna déug thar seachd fich-ead:
4 Dh' fhalbh iad a' sin, agus chaidh iad do Bherea, le fichead mìle coisridh, agus dà mhìle mharc-shluagh.
5 A nis shuidhich Iudas a bhùthanna aig Eleasa, agus bha tri mìle fear taghta maille ris;
6 Air doibh fhaicinn gu 'n robh àireamh an àrmailt eile co ro mhòr, bha eagal mòr orra; air do 'n chùis a bhi mar so, thug mòran iad fein as o 'n fheachd, do bhrìgh nach d' fhuirich dhiùbh barrachd air ochd céud fear.
7 Uime sin an uair a chunnaic Iudas gu'n do ghoid am feachd aige air falbh, agus gu 'n robh an cath a' teannachadh air, bha e fo mhòr thrioblaid inntinn, agus gu searbh air a chlaoidh, do bhrìgh nach robh ùine aige an cruinneachadh r' a chéile.
8 Gidheadh thubhairt e riu-san a dh' fhuirich, Eireamaid, agus rachamaid suas an aghaidh ar nàimhdean, ma dh' fhéudas e bhi comasach dhuinn cogadh riutha.
9 Ach chomhairlich iad e o sin, ag ràdh, Cha 'n urrainn sinne gu bràth: gu mo feàrr duinn a nis ar beatha fein a dhìonadh, agus an déigh so pillidh sinn le 'r braithribh, agus cogaidh sinn 'nan aghaidh; oir cha 'n' eil sinn ach beag ann an àireamh.
10 An sin thubhairt Iudas, Nior leigeadh Dia gu 'n deanainn an ni so, agus teicheadh air falbh uatha: ma tha 'n t-àm againn air teachd, faigheamaid bàs gu fearail air son ar bràithre, agus na cuireamaid smal air ar n-urram fein.
11 Le sin chaidh feachd Bhacchideis a mach as am bùthannaibh fein, agus sheas iad thàll 'nan aghaidh, air do 'm marc-shluagh a bhi air an roinn 'nan dà chuid-eachd, agus am fir-crànn-tàbhuill, agus am fir-bogha a' dol air thoiseach air an fheachd, agus bha iadsan a dh' imich anns an ionad-thoisich 'nan fearaibh cumhach-dach gu léir.
12 A thaobh Bhacchideis, bha e air an sgéith dheise; mar so tharruing am feachd dlùth r' a chéile air an dà chuideachd, agus shéid iad an tròmpaidean.
13 Iadsan mar an céudna air taobh Iu-dais, shéid eadhon iadsan mar an céudna an tròmpaidean, air chor is gu 'n do chrith an talamh aig farum nan àrmailt; agus mhair an cath o mhoch gu dubh.
14 A nis, an uair a mhothuich Iudas gu'n robh Bacchides agus spionnadh an àrmailt aige air an taobh dheis, thug e maille ris na fir chruàdalach gu léir,
15 A chlaoidh an sgiath dheas, agus a chuir an ruàig orra gu béinn Asotus.
16 Ach an uair a chunnaic iadsan air an sgéith chli gu 'n robh iadsan air an sgéith dheis air an claoidh, lean iad Iudas agus iadsan a bha maille ris gu teànn aig an sàiltibh o 'n cùlaobh:
17 Mar so bha cath seàrbh ann, air chor 'sgu 'n do chuireadh mòran a dhìth air an dà thaobh.
18 Bha Iudas mar an céudna air a mhàrbhadh, agus theich an t-iarmad.
19 An sin ghabh Ionatan agus Simon am bràthair fein Iudas, agus dh' àdhlaic iad e ann an àit-àdhlaic aithriche fein aig Modin
20 Os bàrr, rinn iad caoidh air a shon, agus rinn Israel uile caoidh air a shon a bha ro mhòir, agus rè iomadh là bha iad fo bhròin, ag ràdh,
21 Cia mar a thuit an duine tréuna, a shaor Israel!
22 A thaobh nan nithe eile mu Iudas agus a choganna, agus nan gniomh gaisgeil a rinn e, agus a mhòrachd, cha 'n' eil iad air an sgriobhadh: oir bha iad ro liòn-mhor.
23 A nis, an déigh bàis Iudais, thòisich na h-aingidh air an cinn a thogail ann an uile chriochaibh Israeil, agus dh' éirich iadsan uile suas a dh' oibrich an t-olc.
24 Anns na làithibh sin mar an céudna bha gorta mòr ann, air son an d' rinn an dùthaich ceannairc, agus chaidh iad maille riu.
25 Agus roghnaich Bacchides na daoine aingidh, agus rinn e 'nan tighearnaibh air an tìr iad.

26 Agus dh' iarr iad a mach agus rànn-
saich iad air son chàirdean Iudais, agus
thug iad dh' ionnsuidh Bhacchideis iad, a
rinn dìoghaltas orra, agus a bhuin gu mi-
rùnach riutha.
27 Mar so bha àmhghar mòr ann an Is-
rael, a leithid 'snach robh ann o'n àm anns
nach fhacadh fàidh 'nam measg.
28 Air son so thàinig càirdean Iudais uile
cuideachd, agus thubhairt iad ri Ionatan,
29 O 'n àm 'san d' fhuair do bhràthair
Iudas bàs, cha 'n' eil duine againn cosmhuil
ris gu dol a mach an aghaidh ar nàimh-
dean, agus Bhacchideis, agus 'nan aghaidh-
san d' ar cinneach fein a ta nan nàimhdibh
dhuinn.
30 A nis uime sin ròghnaich sinn thusa
an diugh gu bhi 'nad' phrionnsa agus 'nad'
cheannard dhuinne 'na àite-san, a chum
gu 'm féud thu ar cathanna a chur.
31 Air an aobhar so ghabh Ionatan an
riaghladh air fein aig an àm sin, agus dh'
éirich e suas an àite a bhràthar Iudais.
32 Ach an uair a fhuair Bacchides fios
air so, dh' iarr e a chur gu bàs.
33 An sin, air do Ionatan, agus do Shi-
mon a bhràthair, agus dhoibhsan uile a
bha maille ris, so a thoirt fanear, theich
iad gu fàsach Thecoe, agus shuidhich iad
am bùthanna ri taobh uisge lochain As-
phair.
34 An uair a thuig Bacchides so, thàinig
e am fagus do Iordan leis an fheachd aig
uile air là na sàbaid.
35 A nis chuir Ionatan a bhràthair fein
Eòin, a bha 'na cheannard air an t-sluagh,
a ghuidhe air a chàirdibh na Nabatich,
gu 'm fàgadh iad aca an càrbad, ni a bha
mòr.
36 Ach thàinig clann Iambri a mach a'
Medaba, agus ghlac iad Eòin, agus na h-
uile a bha aige, agus ghabh iad an t-slighe
leis.
37 An déigh so thàinig fios gu Ionatan,
agus gu Simon a bhràthair, gu 'n d' rinn
clann Iambri pòsadh mòr, agus gu 'n robh
iad a' toirt na bean-nuadh-phòsda o Nada-
bata le cuideachd mhòir, air bhi dhi 'na
nighinn do aon do na prionnsaibh mòra
aig Canaan.
38 Uime sin chuimhnich iad air Eòin am
bràthair, agus chaidh iad suas, agus dh'
fholaich siad iad fein fo sgàile na beinne;
39 Far an do thog iad suas an sùilean,
agus dh' amhairc iad, agus féuch, bha oth-
ail mòr ann, agus còmhlann mòr: agus
thàinig fear na b' ainnse a mach, agus a
chàirdean, agus a bhràithrean, 'gan comh-
lachadh le drumaichibh, agus le h-inneal-
aibh-ciùil, agus le iomadh bàll-àirm.
40 An sin dh' èirich Ionatan suas, agus
iadsan a bha maille ris, 'nan aghaidh o 'n
àite far an robh iad 'nan luidhe a 'm fol-
uch, agus rinn iad sgrios 'nam measg air a
leithid do dhòigh 'sgun do thuit mòran sios
màrbh, agus theich an t-iarmad do na
beanntaibh, agus ghlac iad a' chreach aca
gu léir.
41 Mar so thionndaidheadh am pòsadh
gu bròn, agus fuaim an ciùil gu caoidh.
42 Mar so an uair a rinn iad làn dhioltas
air son fola am bràthar, phìll iad a rìs gu
boglach Iordain.
43 A nis an uair a chual Bacchides mu
so, thàinig e air là na sàbaid gu bruachan
Iordain le cumhachd mòr.
44 An sin thubhairt Ionatan r' a chuid-
eachd fein, Rachamaid suas a nis agus cog-
amaid air son ar beatha; oir cha 'n 'eil an
gnothuch leinn an diugh mar anns an àm
a dh' fhalbh:
45 Oir, féuch, tha 'n cath romhainn agus
'nar déigh, agus tha àmbainn Iordain air
an taobh so agus air an taobh eile, am bog-
lach mar an céudna, agus am fiodh; agus
cha 'n 'eil àit ann duinn gu dol gu taobh.
46 Uime sin glaodhaibh a nis ri nèamh, a
chum gu 'm bi sibh air bhur saoradh o
làimh bhur nàimhdean.
47 Le sin thòisich iad air a' chath: agus
shìn Ionatan a mach a làmh a smàladh
Bhacchideis, ach chuir e a chùl ris.
48 An sin léum Ionatan, agus iadsan a
bha maille ris, a stigh do Iordan, agus
shnàmh iad a nùll chum na bruaiche thàll:
gidheadh cha deachaidh am fear eile thairis
air Iordan d' an ionnsuidh.
49 Mar so bha mu mhìle fear an là sin
air am màrbhadh air taobh Bhacchideis.
50 An déigh sin phìll Bacchides do Ieru-
salem, agus dh' ath-leasaich e na bailtean
laidire ann an Iudea; an dàingneach aig
Iericho, agus Emmaus, agus Bet-horon,
agus Bet-el, agus Thamnata, Pharatoni,
agus Taphon, iad sin neartaich e le bal-
lachaibh àrda, le geataibh, agus le cran-
naibh,
51 Agus shuidhich e gearasdan annta, a
chum gu 'n oibricheadh iad olc air Israel.
52 Dhàingnich e mar an céudna baile
Bhetsura, agus Gasara, agus an tùr, agus
chuir e feachdan annta, agus ullachadh
lòin.
53 A thuilleadh air so, ghabh e mic nam
priomh-dhaoine 'san dùthaich mar bhràigh-
de-gill, agus chuir e 'san tùr aig Ierusalem
iad gu bhi air an gléidheadh.
54 Os bàrr, anns an treas bliadhna déug
thar seachd fichead, anns an dara miosa,
thug Alcimus àithne gu 'm biodh balla na
cùirt a steach 'san ionad-naomh air a leag-
adh sios; leag e sios mar an céudna oibre
nam fàidh.
55 Agus 'nàm da tòiseachadh air leagadh

sios, eadhon aig an uair sin bha Alcimus
air a chlaoidh, agus a ghniomharan air am
bacadh: oir dhruideadh a bhéul, agus
bhualadh e le parailis, air chor is nach
b' urrainn e nis' mò ni sam bith a labhairt,
no àithne a thoirt a thaobh a thighe.
56 Mar so chaochail Alcimus aig an àm
sin le mòr chràdh.
57 A nis an uair a chunnaic Bacchides
gu 'n robh Alcimus màrbh, phìll e chum
an righ: a thaobh so bha tìr Iudea ann an
sìth dà bhliadhna.
58 An sin chùm na daoine mi-dhiadhaidh
gu léir comhairle, ag ràdh, Féuch, tha Io-
natan agus a chuideachd aig am foise, agus
a' fantuinn gu 'n chùram: a nis uime sin
bheir sinn Bacchides a làthair, a ghlacas
iad uile ann an aon òidhche.
59 Mar so dh' fhalbh iad, agus chuir iad
an còmhairle ris.
60 An sin ghluais esan, agus thàinig e le
feachd mòr, agus chuir e litrichean ann an
uaigneas chum a luchd-leanmhuinn ann an
Iudea, gu 'n glacadh iad Ionatan, agus iad-
san a bha maille ris: gidheadh cha b' urr-
ainn doibh, do bhrigh gu 'n robh fios aca
air an comhairle.
61 Uime sin ghlac iad do dhaoinibh na
dùcha, a b' ùghdairean don droch-bheairt
sin, mu leth chéud pearsa, agus chuir iad
gu bàs iad.
62 An déigh sin fhuair Ionatan, agus Si-
mon, agus iadsan a bha maille riu, air
falbh iad gu Betbasi, a ta anns an fhàsach,
agus rinn iad suas na fàilinnean aige, agus
rinn iad làidir e.
63 An ni an uair a fhuair Bacchides fios
air, chruinnich e r' a chéile 'fheachd fein
uile, agus chuir e fios d' an ionnsuidh-san
a bha ann an Iudea.
64 An sin dh' fhalbh e agus chuir e séisd
ri Betbasi; agus chog iad 'na aghaidh rè
ùine fhada, agus rinn iad inneala catha.
65 Ach dh' fhàg Ionatan a bhràthair Si-
mon anns a' bhaile, agus chaidh e fein a
mach do 'n dùthaich, agus le àireamh
suidhichte chaidh e a mach.
66 Agus bhuail e Odonarces agus a
bhràithrean, agus clann Phasiroin 'nam
bùth fein.
67 Agus an uair a thòisich e air am bual-
adh, agus a thàinig e nios leis na feach-
daibh aige, chaidh Simon agus a chuid-
eachd a mach as a' bhaile, agus loisg iad
suas innealan a' chogaidh,
68 Agus chathaich iad an aghaidh Bhac-
chideis, a bha air a chlaoidh leò, agus shàr-
aich iad gu mòr e: oir bha a chomhairle
agus a shaothair gu diomhain.
69 Uime sin bha e ann am féirg mhòir
ris na daoinibh aingidh a thug còmhairle
dha teachd chum na dùcha, a' mhèud 'sgu 'n
do mhàrbh e mòran diubh, agus rùnaich e
pilltinn d' a dhùthaich fein.
70 Uime sin an uair a fhuair Ionatan
fios, chuir e teachdairean d' a ionnsuidh, a
chum gu 'n deanadh e sìth ris, agus gu 'n
tugadh e seachad na priosanaich.
71 Ghabh e ris an ni so, agus rinn e a réir
'àitheanta, agus mhionnaich e dha nach
deanadh e cron air rè uile làithean a
bheatha.
72 An uair uime sin a thug e suas da na
priosanaich, a thug e roimh sin a' tìr Iudea,
phìll e agus ghabh e a thuras d' a dhùth-
aich fein, agus cha tàinig e tuilleadh d' an
criochaibh.
73 Mar so sguir an claidheamh o Israel:
ach thàmhaich Ionatan aig Machmas, agus
thòisich e air an t-sluagh a riaghladh;
agus sgrios e na h-aingidh a mach a' Is-
rael.

## CAIB. X.

ANNS an ochd ficheadamh bliadhna,
chaidh Alecsander suas, mac Antio-
chuis d' an co'-àinm Epiphanes, agus ghlac
e Ptolemais: oir ghabh an sluagh ris, trìd
so rìoghaich e an sin.
2 A nis, an uair a chual Demetrius so,
chruinnich e r' a chéile feachd ro mhòr,
agus chaidh e mach 'na aghaidh a chogadh.
3 Os bàrr, chuir Demetrius litrichean gu
Ionatan, le briathraibh gràdhach, air chor
is gu 'n do chuir se urram air.
4 Oir, a deir e, Deanamaid an toiseach
sìth ris, mu 'n téid e ann am bòinn ri
Alecsander 'nar 'n-aghaidh:
5 Air neò cùimhnichidh e na truaighean
sin uile a rinn sinn 'na aghaidh, agus an
aghaidh a bhràithrean agus a shluaigh.
6 Uime sin thug e ùghdarras da chum
feachd a chruinneachadh r' a chéile, agus
innealan a sholaireadh, chum cuideachadh
a dheanamh leis 'sa chath: dh' àithn e mar
an céudna gu 'm biodh na bràighde-gill a
bha 'san dàingneach air an toirt suas da.
7 An sin thàinig Ionatan do Ierusalem,
agus léugh e na litrichean ann an èisdeachd
an t-sluaigh gu léir, agus na muinntir a
bha anns an dàingneach;
8 Air an robh eagal ro mhòr, an uair a
chual iad gu 'n tug an righ ùghdarras da
chum feachd a chruinneachadh r' a chéile.
9 Air do 'n chùis a bhi mar so thug iadsan
anns an dàingneach suas am bràighde-gill
do Ionatan, agus thug esan suas iad d' am
pàrantaibh fein.
10 Air do so a bhi dèunta, shocraich Io-
natan e fein ann an Ierusalem, agus thòis-
ich e air a' bhaile a thogail agus ath-leas-
achadh.
11 Agus thug e òrdugh do 'n luchd-oibre
na ballachan a thogail, agus béinn Shioin

mu 'n cuairt le clachaibh cheithir-chear-
nach air son dionaidh ; agus rinn iad so.
12 An sin theich na coigrich air falbh, a
bha anns na dàingnichibh a thog Bacchi-
des ;
13 Air sheòl 'sgu 'n d' fhàg gach duine
ionad fein, agus chaidh e d' a dhùthaich
fein.
14 A mhàin aig Betsura dh' fhuirich cuid
diùbhsan a thréig an lagh agus na h-àith-
eantan ; oir bha e dhoibh 'na àite dìdein.
15 A nis an uair a chual righ Alecsander
mu na geallannan a chuir Demetrius dh'
ionnsuidh Ionatain : am uair a dh' innseadh
dha mar an céudna mu na cogannaibh agus
na gniomharraibh urramach a rinn e fein
agus a bhràithre, agus mu na piantaibh a
dh' fhuiling iad,
16 Thubhairt e, Am faigh sinn a leithid
eile do dhuine? a nis uime sin nì sinn e
'na charaid agus 'na fhear-comuinn duinn
fein.
17 Air do 'n chùis a bhi mar so, sgrìobh
e litir, agus chuir e d' a ionnsuidh i, a réir
nam briathar so, ag ràdh,
18 Tha righ Alecsander a' cur fàilte air a
bhràthair Ionatan :
19 Chuàl sinn mud' thìmchioll, gur duine
thu aig am bheil cumhachd mòr, agus
freagarrach gu bhi 'nad charaid duinn.
20 Uime sin tha sinne a nis 'gad òrduch-
adh an diugh gu bhi 'nad' àrd-shagart dod'
chinneach fein, agus gu bhi air t-ainmeach-
adh a' d' charaid do 'n righ ; (agus maille
ri sin chuir e d'a ionnsuidh trusgan pur-
puir agus crùn òir ;) agus tha sinn ag iarr-
aidh ort ar taobh-ne a ghabhail, agus càir-
deas a chumail ruinn.
21 Mar so anns an t-seachdamh miosa
do 'n ochd fichead bliadhna, aig féill nam
pàilliun, chuir Ionatan uime an trusgan
naomh, agus chruinnich e feachdan r' a
chéile, agus dh' ullaich e mòran àrmachd.
22 An uair a chual Demetrius mu so, bha
e ro bhrònach, agus thubhairt e,
23 Ciod a rinn sinne, do bhrìgh gu 'n do
chùm Alecsander sinn o bhi ann an càir-
deas ris na h-Iudhaich chum e fein a neart-
achadh ?
24 Sgrìobhaidh mise mar an céudna d' an
ionnsuidh briathra comhfhurtachd, agus
geallaidh mi dhoibh urraman agus tiodh-
laca, chum gu 'm faigh mi an cuideachadh
aca.
25 Uime sin chuir e fios d' an ionnsuidh
air an dòigh so : Tha righ Demetrius a' cur
fàilte air pobull nan Iudhach :
26 Do bhrìgh gu 'n do chùm sibh cùmh-
nanta ruinne, agus gu 'n d' fhan sibh ann
an càirdeas ruinn, gu 'n a bhi' g' ur n-aon-
achadh fein r' ar nàimhdibh, chual sinn mu
sin, agus tha sinn toillichte.
27 Air an aobhar sin a nis buanaichibh
ann a bhi fathasd dìleas duinne, agus bheir
sinn diol - thuarasdal duibh, air son nan
nithe a nì sibh d' ar taobh.
28 Agus bheir sinn duibh iomadh soch-
air, agus builichidh sinn tiodhlacan oirbh.
29 Agus a nis tha mi 'g' ur deanamh saor,
agus air bhur sgàth-sa, tha mi 'toirt fuas-
glaidh do na h-Iudhaich o chìsibh, agus o
chìs an t-salainn, agus o chàinibh a chrùin,
30 Agus o na nithibh sin a ta dligheach
dhomh fhaotuinn air son na treas earrainn
do 'n t-siol, agus leth thoraidh nan craobh,
tha mi a' toirt fuasglaidh uaith o 'n là so a
mach, air chor is nach togar iad o thìr Iu-
dea, no o na tri uachdaranachdaibh a ta air
an co'-chur ris a mach a' dùthaich Shamaria
agus Ghalilee, o 'n là so a mach gu bràth.
31 Biodh Ierusalem mar an céudna naomh
agus saor, maille ri a criochaibh, araon o
na deachamhnaibh agus na cìsibh.
32 Agus a thaobh an dàingnich a ta ann
an Ierusalem, tha mi 'toirt m' ùghdarrais os
a cheann thairis, agus 'ga thabhairt do 'n
àrd-shagart, a chum gu 'n suidhich e a
leithid do dhaoinibh ann 'sa chìth e freag-
arrach chum a ghleidheadh.
33 Os bàrr, tha mi gu saor a' toirt an cead
do gach aon do na h-Iudhaich a ghiùlain-
eadh 'nam bràighdibh a mach a' tìr Iudea
chum àite sam bith do 'm rioghachd, agus
is i mo thoil gu 'n tabhair m' oifigich air
ais eadhon cìsean an spréidh aca.
34 A thuilleadh air so, is i mo thoil,
gu 'm biodh na féilltean uile, agus na sà-
baidean, agus na gealaichean ùra, agus na
làithean sòlaimte, agus na tri làithean
roimh 'n fhéill, agus na tri làithean an
déigh na féille, 'nan làithibh sochair agus
saorsa do na h-Iudhaich 'nam rioghachd.
35 Cha bhi mar an céudna ùghdarras aig
neach sam bith buntainn riutha, no triob-
laid a chur air aon diubh ann an cùis sam
bith.
36 Is i mo thoil nis' faide, gu 'm bi mu
dheich mìle fichead fear do na h-Iudhaich
air an sgriobhadh sios am measg fheachdan
an righ, d' an toirear tuarasdal, mar a ta
dligheach do na feachdaibh aig an righ gu
léir.
37 Agus dhiubh sin suidhichear cuid ann
an dàingnichibh laidire an righ, agus cuir-
ear cuid diubh mar an céudna thairis air
gnothuichibh na rìoghachd, a ta cudthrom-
ach : agus is i mo thoil gu 'm bi na riagh-
lairean agus na h-uachdarain aca dhiubh
fein, agus gu 'n tig iad beò an déigh nan
laghanna aca fein, eadhon mar a dh' òr-
duich an righ ann an tìr Iudea.
38 Agus a thaobh nan tri uachdaran-
achda a ta air an co'-chur ri Iudea o thìr
Shamaria, biodh iad air an aonachadh ri

Iudea, chum gu 'm bi iad air am meas gu
bhi fo aon, agus gu 'n a bhi air an co'-
éigneachadh gu bhi ùmhal ach a mhàin
do ùghdarras an àrd-shagairt.
39 A thaobh Ptolemais, agus an fhearainn
a bhuineas da, tha mi 'ga thabhairt mar
shaor-thiodhlac do 'n ionad-naomh ann an
Ierusalem air son cosdais do-sheachnaich
an ionaid-naoimh,
40 Os bàrr, tha mi 'toirt gach bliadhna
cùig mìle déug secel àirgid a mach a'
cùnntais an righ as na h-àitibh freag-
arrach.
41 Agus na h-uile a bhios thairis ann,
nach do chuir na h-oifigich a stigh mar
anns an àm roimh, bheirear e o so mach
air son oibre an teampuill.
42 Agus a bhàrr air so, na cùig mìle secel
àirgid, a thug siad o fhéum an teampuill,
a mach as na cùnntais bliadhna an déigh
bliadhna, bithidh eadhon na nithe sin air
am fuasgladh, a' cheann gu 'm buin iad do
na sagartaibh a ta 'frithealadh.
43 Agus ge b' e cò iad a theicheas chum
an teampuill ann an Ierusalem, no a bhith-
eas a' sealbhachadh gach saorsa a bhuineas
da, air bhi dhoibh ann am fiachaibh do 'n
righ, no air son chùise sam bith eile, biodh
iad aig saorsa, agus a' mhèud 'sa ta aca 'nam
rioghachd.
44 Air son mar an céudna togail agus
ath-leasachaidh nan oibre a bhuineas do 'n
teampull bheirear cosdais a' cùnntasaibh an
righ.
45 Seadh, agus air son togail bhallachan
Ierusaleim, agus air son a bhi 'gan dàing-
neachadh mu 'n cuairt, bheirear cosdais a'
cunntasaibh an righ, agus mar an céudna
air son togail nam ballachan ann an Iudea.
46 A nis, an uair a chual Ionatan agus
an sluagh na briathra so, cha tug iad creid-
eas dhoibh, agus cha do ghabh iad riutha,
do bhrìgh gu 'n do chùimhnich iad air an
olc mhòr a rinn e ann an Israel: oir
chlaoidh e gu ro mhòr iad.
47 Ach bha iad glé thoillichte le Alecsan-
der, do bhrigh gur esan a ghuidh an tois-
each air son fìor shìthe maille riu, agus bha
iad ann an co'-bhòinn ris an còmhnuidh.
48 An sin chruinnich righ Alecsander
feachda mòra, agus chàmpaich e thàll fa
chomhair Dhemetriuis.
49 Agus an déigh do 'n dà righ dol ann
an dàil r' a chéile, theich feachd Dhe-
metriuis; ach chaidh Alecsander an tòir
air, agus thug e buaidh orra.
50 Agus lean e gu ro shearbh air a chath
gu dol fodha na gréine: agus air an là sin
chuireadh Demetrius gu bàs.
51 An déigh sin chuir Alecsander teach-
dairean gu Ptoleme righ na h-Eiphit, le
teachdaireachd air an dòigh so:
52 Air a mhèud is gu 'm bheil mi air
teachd a rìs chum mo rioghachd, agus air
a 'm shuidheachadh air righ-chaithir mo
shinnsear, agus air faotuinn na h-uachdar-
anachd, agus air Demetrius a sgrios, agus
ar dùthaich fhaotuinn air ais;
53 (Oir an déigh dhomh dol do 'n chath
leis, sgriosadh e fein agus 'fheachd leinne,
air chor is gu 'm bheil sinn 'nar suidhe air
righ-chaithir a rioghachd:)
54 A nis uime sin deanamaid comh-
bhann càirdeis r' a chéile, agus thoir domh
a nis do nighean mar mhnaoi, agus bithidh
mise dhuit a 'm mhac-céile, agus bheir mi
araon duit-sa agus di-san tiodhlacan a réir
bhur n-urraim.
55 An sin thug Ptoleme an righ freag-
radh, ag ràdh, Gu ma sona an là anns an
do phìll thu gu tìr t-aithriche, agus an do
shuidh thu air righ-chaithir an rioghachd-
san.
56 Agus a nis nì mi dhuit mar a sgrìobh
thu: còmhlaich mi uime sin aig Ptolemais,
a chum gu 'm faic sinn a' chéile; oir pòs-
aidh mi mo nighean riut a réir t-iarrtais fein.
57 Mar so chaidh Ptoleme a mach as an
Eiphit le Cleopatra a nighinn fein, agus
thàinig iad gu Ptolemais anns an tri chéud
tri fichead agus an dara bliadhna:
58 Far an do chòmhlaich righ Alecsander
e, agus an tug e dha a nighean Cleopatra,
agus chùm e a bainnis aig Ptolemais le
glòir mhòir, a réir cleachdaidh nan righ.
59 A nis sgrìobh righ Alecsander gu Io-
natan, gu 'n tigeadh e 'ga chòmhlachadh.
60 A chaidh air an aobhar sin gu h-ur-
ramach gu Ptolemais, far an do chòmhlaich
e an da righ, agus thug e dhoibh-san agus
d' an càirdibh airgiod agus òr, agus iomadh
tiodhlac, agus fhuair e deagh-ghean nan
sealladh.
61 Aig an àm sin, chruinnich fir mhìll-
teach àraidh a' Israel, daoine aig an robh
droch chaithe-beatha, iad fein r' a chéile
'na aghaidh, chum casaid a dheanamh air:
ach cha 'n éisdeadh an righ riutha.
62 Seadh, a thuilleadh air sin, dh' àithn
an rìgh a sgeudachadh a thoirt dheth, agus
'éideadh ann am purpur: agus rinn iad sin.
63 Thug e air suidhe r' a thaobh fein,
agus thubhairt e r' a phrionnsaibh, Rach-
aibh maille ris gu meadhon a' bhaile, agus
thugaibh gàirm, nach fhéud duine sam
bith gearan a dheanamh 'na aghaidh ann
an cùis sam bith, agus nach cuir neach sam
bith trioblaid air, air son aobhair idir.
64 A nis an uair a chunnaic a luchd-
dìtidh gu 'n do chuireadh urram air a réir
na gàirme, agus gu 'n do sgeudaicheadh
ann am purpur e, theich iad air fad.
65 Mar so chuir an righ urram air, agus
sgrìobh e d' a ionnsuidh am measg a

phriomh chàirdean, agus rinn e diùchd
dheth, agus fear co'-pairt d' a uachdar-
anachd.
66 An déigh sin phìll Ionatan gu Ieru-
salem le sìth agus aoibhneas.
67 Os bàrr, anns a' chùigeamh bliadhna
thar ochd fichead thàinig Demetrius, mac
Dhemetriuis, a mach a' Crete, chum tìre
aithriche:
68 An uair a chual righ Alecsander so
air innseadh, bha e ro bhrònach, agus phìll
e do Antioch.
69 An sin rinn Demetrius, Apollonius
uachdaran Chelosiria, 'na cheannard dha
fein; a chruinnich r' a chéile feachd mòr,
agus chàmpaich e ann an Iamnia, agus
chuir e fios gu Ionatan an t-àrd-shagart,
ag ràdh,
70 Thog thusa a' d' aonar thu fein suas
'nar n-aghaidh, agus tha fochaid' ga dean-
amh orm air do sgàth-sa, agus masladh air
a thoirt domh; agus c' arson a ta thu a
deanamh uaill as do chumhachd 'nar n-
aghaidh anns na beanntaibh?
71 A nis, uime sin, ma tha thu ag earb-
sadh a' do neart fein, thig a nuas d' ar n-
ionnsuidh chum a' chòmhnaird, agus an
sin féuchmaid an gnothuch cuideachd: oir
agam-sa tha cumhachd nam bailtean.
72 Feòraich agus faigh a mach cò mise,
agus a' chuid eile a ta air ar taobh, agus
innsidh iad dhuit nach urrainn do chos
seasamh roimh ar gnùis; oir chuireadh an
teich air t-aithrichibh da uair 'nan tìr fein.
73 Uime sin a nis cha 'n urrainn thu seas-
amh an aghaidh a' mharc-shluaigh agus
cumhachd co mòr anns a' chòmhnard, far
nach 'eil aon chuid clach no ailbhinn, no
àite gu teicheadh.
74 Uime sin an uair a chual Ionatan na
briathra so aig Apollonius, bha e air a
ghluasad 'na ìnntinn; agus a' taghadh
deich mìle fear, chaidh e a mach a' Ierusa-
lem, far an do chòmhlaich Simon a bhràth-
air e chum a chuideachadh.
75 Agus shuidhich e a bhùthan fa chomh-
ar Ioppe: agus dhùin daoine Ioppe a mach
as a' bhaile e, do bhrìgh gu 'n robh gearas-
dan aig Apollonius an sin.
76 An sin chuir Ionatan séisd ris: air
do 'n chùis a bhi mar sin leig daoine a'
bhaile a stigh e trìd eagail: agus mar so
choisinn Ionatan Ioppe.
77 An uair a chual Apollonius so, ghabh
e tri mìle marc-shluagh, le feachd mòr do
chòisridh, agus chaidh e gu Asotus, mar
neach air thuras, agus le sin tharruing e
mach dh' ionnsuidh a' chòmhnaird e, do
bhrìgh gu 'n robh àireamh mhòr do
mharc-shluagh aige, anns an do chuir e a
dhòchas.
78 An sin chaidh Ionatan an tòir air gu
Asotus, far an deachaidh na h-àrmailtean
an dàil a' chéile.
79 A nis dh' fhàg Apollonius mìle marc-
shluagh a'm feàll-fholach.
80 Agus bha fios aig Ionatan gu 'n robh
feall-fholach air a chùlaobh; oir chuair-
tich iad am feachd aige, agus thilg iad
lannan air an t-sluagh, o mhaduinn gu
feasgar.
81 Ach sheas an sluagh, mar a dh' àithn
Ionatan dhoibh: agus mar so bha na h-
eich aig na nàimhdibh air an sàrachadh.
82 An sin thug Simon am feachd aige
a mach, agus chuir e an aghaidh na còis-
ridh iad, (oir bha 'm marc-shluagh air an
claoidh,) a shàruicheadh leis, agus a theich,
83 Theich am marc-shluagh mar an
céudna gu Asotus, air doibh a bhi air an
sgapadh air an raoin, agus chaidh iad gu
Bet-dagon, teàmpull an ìodhoil aca, air son
tearuinteachd.
84 Ach chuir Ionatan Asotus ri theine,
agus na bailte mun cuairt da, agus ghlac
e a' chreach aca: agus loisg e teampull
Dhàgoin, leò-san a theich d' a ionnsuidh.
85 Mar so bha teann air ochd mìle fear
air an losgadh agus air an cur gu dìth leis
a' chlaidheamh.
86 Agus thug Ionatan am feachd aige air
falbh o sin, agus chàmpaich e fa chomhair
Ascaloin, far an tàinig daoine a' bhaile a
mach, agus an do chòmhlaich iad e le mòr
ghreadhnachas.
87 An déigh so phìll Ionatan agus
fheachd fein do Ierusalem, agus mòr
chreich aca.
88 A nis an uair a chual righ Alecsander
na nithe sin, chuir e an tuilleadh urraim
air Ionatan,
89 Agus chuir e da ionnsuidh bucal òir,
do bhrìgh gu 'n toirear am féum aig
dhoibhsan a ta do fhuil an righ: thug e
dha mar an céudna Accaron, le a chrioch-
aibh, mar sheilbh.

## CAIB. XI.

AGUS chruinnich righ na h-Eiphit r' a
chéile feachd mòr, mar a' ghainneamh
'na laidh air tràigh na fàirge, agus mòran
luingeas, agus chaidh e mu 'n cuairt le fòill
chum rioghachd Alecsandeir fhaotuinn,
agus a co'-chur r' a rioghachd fein.
2 Air do 'n chùis a bhi mar so, ghabh e a
thuras do Shiria air dòigh shìtheil, air chor
is gu 'n d' fhosgail muinntir nam bailtean
dha, agus chòmhlaich iad e: oir dh' àithn
righ Alecsander doibh so a dheanamh, do
bhrìgh gu 'm b' athair-céile e.
3 A nis, 'nàm do Ptoleme dol a stigh do na
bailtibh, shuidhich se anns gach aon diubh
gearasdan shàighdear chum a ghleidheadh.
4 Agus an uair a thàinig e am fagus do

Asotus, nochd iad dha teàmpull Dhàgoin
a loisgeadh, agus Asotus agus na frith-
bhailtean aige a mhilleadh, agus na clos-
aichean a thilgeadh a mach, agus iadsan a
loisg e anns a' chath: oir rinn iad torran
diubh air an t-slighe air an robh e gu dol.
5 Dh' innis iad mar an céudna do 'n righ
ge b' e ciod a rinn Ionatan, a chum gu 'n
cuireadh e a' choire air: ach dh' fhan an
righ 'na thosd.
6 An sin chòmhlaich Ionatan an righ le
mòr ghreadhnachas aig Ioppe, far an do
chuir iad fàilte air a' chéile, agus an do
stad iad.
7 An déigh sin phìll Ionatan a rìs do Ie-
rusalem, an uair a chaidh e maille ris an
righ dh' ionnsuidh na h-àimhne ris an ab-
rar Eleuterus.
8 Air an aobhar sin, smuainich righ Pto-
leme rùintean aingidh an aghaidh Alecsan-
deir, air da uachdaranachd 'nam bailte
fhaotuinn ri taobh na mara gu ruig She-
lucia air slios na fàirge.
9 Air do 'n chùis a bhi mar so, chuir e
teachdairean gu righ Dhemetrius, ag ràdh
Thig, agus deanamaid co'-bhòinn r' a chéile,
agus bheir mi dhuit mo nighean, a ta aig
Alecsander, agus rioghaichidh tu ann an
rioghachd t-athar fein:
10 Oir tha aithreachas orm gu 'n tug mi
mo nighean da; oir dh' iarr e mo mhàrbh-
adh.
11 Mar so chùl-chàin se e, do bhrìgh gu
'n robh e a' miannachadh a rioghachd.
12 Uime sin thug se a nighean uaith, agus
thug se i do Dhemetrius, agus chuir e cùl
ri Alecsander, air choir is gu 'n robh am
fuath aithnichte gu follaiseach.
13 An sin chaidh Ptoleme a stigh do An-
tioch, far an do chuir e dà chrùn air a
cheann, crùn na h-Asia, agus crùn na h-
Eiphit.
14 Aig an àm chéudna bha righ Alecsan-
der ann an Cilicia, do bhrigh gu 'n robh
iadsan a bha chòmhnuidh anns na cearn-
aibh sin, air deanamh ceannairc 'na agh-
aidh.
15 Ach an uair a chual Alecsander mu
so, thàinig e gu cogadh 'na aghaidh: air do
so a bhi, thug righ Ptoleme am feachd aige
mach, agus chòmhlaich se e le cumhachd
mòr, agus chuir e an teicheadh air.
16 Mar so theich Alecsander dh' ionn-
suidh Arabia, gu bhi air a dhionadh an sin:
ach bha righ Ptoleme air àrdachadh:
17 Oir thug Sabdiel an t-arabach an
ceann bhàrr Alecsandeir, agus chuir se
e gu Ptoleme.
18 Fhuair righ Ptoleme mar an céudna
bàs an treas là an déigh sin, agus mhàrbh-
adh iadsan a bha anns na dàingnichibh
aon an déigh aoin.

19 A thaobh so rioghaich Demetrius
anns an t-seachdamh bliadhna thar ochd
fichead.
20 Aig an àm chéudna chruinnich Iona-
tan r' a chéile iadsan a bha ann an Iudea,
chum an tùr a bha ann an Ierusalem a
ghlacadh: agus rinn e iomadh inneal catha
'na aghaidh.
21 An sin chaidh cuid do dhaoinibh mi-
dhiadhaidh àraidh, aig an robh fuath d' am
pobull fein, dh' ionnsuidh an righ, agus dh'
innis iad dha gu 'n do chuir Ionatan séisd
ris an tùr.
22 An uair a chual e so, bha fearg air,
agus a' fàgail an àit air ball, thàinig e gu
Ptolemais, agus sgriobh e gu Ionatan, nach
cuireadh e séisd ris an tùr, ach gun tigeadh
e a labhairt ris aig Ptolemais le mòr chabh-
aig.
23 Gidheadh dh' àithn Ionatan, an uair a
chual e so seisd a chur ris fathasd; agus
ròghnaich e cuid àraidh do sheanairibh Is-
raeil, agus na sagarta, agus chuir se e fein
ann an cunnart;
24 Agus ghabh e airgiod agus òr agus
éudach, agus tiodhlacan éugsamhla eile,
agus chaidh e gu Ptolemais chum an righ,
far an d' fhuair e deagh-ghean 'na sheal-
ladh.
25 Agus ged a rinn cuid àraidh do na
daoinibh mi-dhiadhaidh casaidean 'na agh-
aidh,
26 Gidheadh bhuin an righ ris mar a rinn
iadsan a chaidh roimhe, agus dh' àrdaich
'se e ann an sealladh a chàirdean gu léir.
27 Agus cho'-dhàingnich se e 'san àrd-
shagartachd, agus anns gach urram a bha
aige roimh, agus thug e barrachd dha am
measg a chàirdean sonraichte.
28 An sin dh' iarr Ionatan air an righ
Iudea a shaoradh o chìs, agus mar an
céudna na tri uachdaranachbda, le tìr Sha-
maria; agus gheàll e tri chéud tàlann dha.
29 Uime sin dh' aontaich an righ, agus
sgriobh e litrichean gu Ionatan mu na
nithibh sin uile air an dòigh so:
30 Tha righ Demetrius a' cur bheannachd
chum a bhrathar Ionatain, agus chum cin-
nich nan Iudhach:
31 Tha sinn an so a' cur 'nad 'ionnsuidh
dùblachaidh na litireach a sgriobh sinn
chum ar caraid Lasteneis m' ur timchioll-
sa, a chum gu 'm faiceadh sibh i.
32 Tha righ Demetrius a' cur fàilte air
Lastenes athair fein:
33 Tha sinn suidhichte air maith a dhean-
amh do 'n phobull Iudhach, a ta 'nan càir-
dibh dhuinn, agus a' cumail choimh-cheang-
gal ruinn, a thaobh an deagh-ghean d' ar
taobh-ne.
34 Uime sin dhàingnich sinn dhoibh crioch-
an Iudea, leis na tri uachdaranachdaibh aig

Apherema, agus Lidda, agus Ramatem, a
ta air an co-chur ri Iudea o thìr Shamaria,
agus gach ni a bhuineas doibh, air son nan
uile ta 'g ìobradh ann an Ierusalem, an àite
nan nithe a dh' ioc iad do 'n righ gach
bliadhna roimh sin o thoradh na talmhainn
agus nan craobh,
35 Agus air son nithe eile a bhuineas
duinn, o 'n deachamh agus na cìsibh a
bhuineas duinn, agus mar an céudna na
slochda-salainn, agus na crùn-chìsean, a ta
dligheach dhuinne, tha sinn a' toirt saorsa
dhoibh uatha sin air fad air son am furt-
achd.
36 Agus cha 'n atharraichear a bheag sam
bith do na nithibh so, o 'n àm so a mach
agus gu bràth.
37 A nis uime sin faic gu 'n dean thu
dùblachadh do na nithibh so, agus biodh e
air a liobhairt do Ionatan, agus air a chur
air an t-sliabh naomh ann an àite follais-
each.
38 An déigh so, an uair a chunnaic De-
metrius gu 'n robh an dùthaich siochail
roimhe fein, agus nach d' rinneadh strìth
sam bith 'na aghaidh, chuir se air falbh na
feachdan aige uile, gach aon d' a àite fein,
ach a mhàin cuideachdan àraidh do na
coigrich, a chruinnich e o eileanaibh nan
cinneach: uime sin bha fuath aig feachd-
aibh aithriche fein dha.
39 Os bàrr, bha aon Triphon ann, a bha
roimhe sin air taobh Alecsandeir, a chaidh,
air da fhaicinn gu 'n d' rinn am feachd uile
monmhor an aghaidh Dhemetriuis, dh'
ionnsuidh Shimalcue an t-Arabach, a dh'
àraich Antiochus, mac òg Alecsandeir,
40 Agus cho'-éignich e gu mòr e chum
Antiochus òg so a thoirt suas da, chum gu
'n rioghaicheadh e ann an àit athar fein:
uime sin dh' innis e dha gach ni a rinn De-
metrius, agus cia mar a bha a luchd-cogaidh
ann an nàimhdeas ris: agus dh' fhan e an
sin rè ùine fhada.
41 Aig an àm chéudna, chuir Ionatan fios
gu Demetrius an righ, gu 'n tilgeadh e
mach a' Ierusalem iadsan anns an dàing-
neach, agus mar an céudna iadsan anns na
dùintibh: oir chathaich iad an aghaidh
Israeil.
42 Mar so chuir Demetrius fios gu Iona-
tan, ag ràdh, ni mise cha 'n e mhàin so air
son do shluaigh agus air do shon fein, ach
cuiridh mi mòr-urram ortsa agus air do
chinneach, ma bhios e comasach.
43 A nis uime sin ni thu gu maith ma
chuireas tu daoine a 'm ionnsuidh 'gam
chuideachadh: oir dh' fhalbh na feachdan
agam uile uam.
44 Air an aobhar so chuir Ionatan d' a
ionnsuidh tri mìle fear tréun o Antioch:
agus an uair a thàinig iad chum an
righ, bha 'n righ ro thoilichte gu 'n tàinig
iad.
45 Gidheadh chruinnich iadsan a bha 'sa
bhaile iad fein r' a chéile ann am meadhon
a' bhaile, gu ruig sea fichead mìle fear ann
an àireamh, agus bha 'rùn orra an righ a
chur gu bàs.
46 Uime sin theich an righ do 'n chùirt;
ach ghléidh muinntir a' bhaile slighean a'
bhaile, agus thòisich iad ri cogadh.
47 An sin ghàirm an righ air na h-Iudh-
aich air son cuideachaidh, a thàinig d' a
ionnsuidh air bàll; agus air doibh an sgap-
adh air feadh a' bhaile, mharbh iad an là
sin anns a' bhaile mu chéud mìle a 'n air-
eamh.
48 Chuir iad mar an céudna am baile ri
theine, agus ghlac iad creach mhòir an là
sin, agus theasairg iad an righ.
49 Mar so an uair a chunnaic muinntir a'
bhaile gu 'n d' fhuair na h-Iudhaich am
baile mar bu mhiann leò, bha 'm misneach
air a lughdachadh: uime sin ghuidh iad air
an righ, agus ghlaodh iad, ag ràdh,
50 Tabhair sìth dhuinn, agus sguireadh
na h-Iudhaich o sinne agus am baile a
shàrachadh.
51 Le sin thilg iad am bùill-chogaidh air
falbh, agus rinn iad sìth; agus chuireadh
urram air na h-Iudhaich ann an sealladh
an righ, agus ann an sealladh nan uile a
bha 'na rioghachd; agus phìll iad do Ie-
rusalem, le creach mhòir aca.
52 Mar so shuidh Demetrius air righ-
chaithir a rioghachd, agus bha 'n dùthaich
siochail 'na làthair.
53 Gidheadh bha e cealgach anns gach ni
a labhair e riamh, agus bha e coimheach ri
Ionatan, ni mò a thug e duais dha a réir
nam buannachdan a fhuair e uaith, ach
chuir e mòr thrioblaid air.
54 An déigh so phìll Triphon, agus maille
ris, an t-òganach Antiochus, a rioghaich,
agus a chrùnadh.
55 An sin chruinnich na fir-chogaidh gu
léir d' a ionnsuidh, a chuir Demetrius air
falbh, agus chog iad an aghaidh Dheme-
truis, a thionndaidh a chùl agus a theich.
56 Os bàrr, ghlac Triphon na h-elephanta,
agus choisinn e Antioch.
57 Aig an àm sin sgriobh an t-òganach
Antiochus gu Ionatan, ag ràdh, Tha mise
'gad dhàingneachadh 'san àrd-shagartachd,
agus 'gad shònrachadh 'nad' riaghlair thar
nan ceithir uachdaranachd, agus gu bhi
'nad' aon do chàirdibh an righ.
58 Air an aobhar sin chuir e d' a ionn-
suidh soithichean òir, leis an déunta frith-
ealadh dha, agus thug e cead dha gu bhi
'g òl as an òr, agus gu bhi air a sgeudach-
adh ann am purpur, agus gu bucal òir
a chaitheadh.

59 Rinn e mar an céudna Simon a bhràthair 'na cheannard, o 'n àite ris an abrar Fàradh Thiruis gu criochaibh na h-Eiphit.

60 An sin chaidh Ionatan a mach, agus chaidh e troimh nam bailte a nùll air an àmhainn, agus chruinnich uile fheachdan Shiria r' a chéile d' a ionnsuidh a chuideachadh leis: agus an uair a thàinig e gu Ascalon, chòmhlaich muinntir a' bhaile e gu h-urramach.

61 A' sin chaidh e gu Gasa; ach dhruid muinntir Ghasa mach e: uime sin chuir e séisd ris, agus loisg e na frith-bhailte aige le teine, agus chreach se iad.

62 An déigh sin, an uair a ghuidh muinntir Ghasa air Ionatan, rinn e sithe riutha, agus ghabh e mic am priomh-dhaoine mar bhraighde-gìll, agus chuir e do Ierusalem iad, agus chaidh e troimh 'n dùthaich gu Damascus.

63 A nis, an uair a chual Ionatan gu 'n robh prionnsan Dhemetriuis air teachd gu Cades, a ta ann an Galile, le cumhachd mòr, le rùin esan a chur a mach as an dùthaich,

64 Chaidh e 'gan còmhlachadh, agus dh' fhàg e Simon a bhràthair 'san dùthaich.

65 An sin chàmpaich Simon an aghaidh Bhetsura, agus chathaich e 'na aghaidh rè ùine fhada, agus dhùin e suas e.

66 Ach dh' iarr iad sith a bhi aca maille ris, a dheònaich e dhoibh, agus an sin chuir e mach a' sin iad, agus ghlac e am baile, agus chuir e gearasdan ann.

67 A thaobh Ionatain agus 'fheachd, shuidhich siad iad fein aig uisge Ghennesair, as an deachaidh iad gu moch 'sa mhaduinn do chòmhnard Nasoir.

68 Agus, féuch, chòmhlaich mòr-bhuidheann choigreach iad anns a' chòmhnard; a thàinig iad fein a nàll 'na aghaidh, air doibh daoine a chur ann am feàll-fholuch air a shon anns na beanntaibh.

69 Mar so an uair a dh' éirich iadsan a bha ann am feall-fholuch as an àitibh, agus a chaidh iad do 'n chath, theich iadsan uile a bha air taobh Ionatain;

70 Air sheòl is nach d' fhàgadh fiu a haon diubh, ach Mattatias mac Absaloim, agus Iudas mac Chalphi, ceannardan an fheachd.

71 An sin réub Ionatan éudach fein, agus thilg e duslach air a cheann, agus rinn e ùrnuigh.

72 An déigh sin, a' tionndadh a rìs do 'n chath, chuir e an teicheadh orra, agus mar so ruith iad air falbh.

73 A nis, an uair a chunnaic a dhaoine fein a theich so, phìll iad a rìs d' a ionnsuidh, agus maille ris chaidh iad air an tòir gu Cades, eadhon chum nam bùth aca fein, agus an sin chàmpaich iad.

74 Mar so mhàrbhadh do na cinnich air an là sin mu thri mìle fear: ach phìll Ionatan gu Ierusalem.

## CAIB. XII.

A NIS, an uair a chunnaic Ionatan gu 'n robh an t-àm freagarrach dha, thagh e daoine àraidh, agus chuir e do 'n Ròimh iad, chum an càirdeas a bha aca riutha a dhàingneachadh agus 'ùrachadh.

2 Chuir e litrichean mar an céudna chum nan Lacedemonach, agus chum àitean eile, air a' cheart ghnothuch.

3 Mar so chaidh iad do 'n Ròimh, agus chaidh iad chum na h-àrd-chomhairle, agus thubhairt iad, Chuir Ionatan an t-àrd-shagart, agus pobull nan Iudhach, sinne d'ur n-ionnsuidh, a chum gu 'n ath - ùraicheadh sibh an càirdeas a bha agaibh maille riu, agus an co'-bhànn, mar 'san àm a chaidh seachad.

4 Air an aobhar sin thug na Ròimhich dhoibh litrichean do uachdaranaibh gach àite, gu 'n tugadh siad iad do thìr Iudea gu siochail.

5 Agus is e so dùblachadh nan lithrichean a sgriobh Ionatan chum nan Lacedemonach:

6 Tha Ionatan an t-àrd-shagart, agus seanairean a' chinnich, agus na sagartan, agus sluagh eile nan Iudhach, a' cur fàilte air am bràithribh na Lacedemonaich;

7 Chuireadh litrichean anns na h-amannaibh a chaidh seachad gu Onias an t-àrdshagart o Dharius, a rioghaich an sin 'n 'ur measg, a leagadh ris gur sibhse ar bràithrean, mar a ta an dùblachadh a ta fodh so sgriobhta, a' cur an céill.

8 Aig an àm sin bhuin Onias gu h-urramach ris an teachdair a chuireadh da 'ionnsuidh, agus fhuair e na litrichean, anns an robh an co'-bhann agus an càirdeas air an aithris.

9 Air an aobhar sin mar an céudna, ged nach 'eil féum againn air na nithibh sin, oir tha leabhraichean naomha an sgriobtuir againn 'nar làmhaibh a thoirt comfhurtachd dhuinn,

10 Gidheadh, rinn sinn dìchioll air fios a chur d' ur n-ionnsuidh-sa chum bràthaireachas agus càirdeas ath-nùadhachadh, air eagal gu 'm fàsamaid 'nar coigrich dhuibh gu buileach: oir tha ùine mhòir air dol seachad o 'n chuir sibh fios thugainn.

11 Tha sinne, air an aobhar sin, aig gach àm gun sguir, araon 'nar féisdibh, agus air làithibh freagarrach eile, a' cùimhneachadh oirbh-sa 'sna h-iobairtibh a ta sinn a' toirt suas, agus 'nar n-ùrnuighibh, mar a chithear iomchuidh, agus mar a thigeadh dhuinne smuaineachadh air ar bràithribh fein:

12 Agus tha sinn ro thoilichte air son 'ur n-urraim-sa.

13 D' ar taobh fein, bha mòran àmhghairean againn agus cogannan air gach taobh, do bhrìgh gu 'n robh na righrean a ta mu 'n cuairt duinn a' cogadh 'nar n-aghaidh.

14 Gidheadh cha bhiomaid trioblaideach dhuibh-sa, na do mhùinntir eile d' ar còmpanaich agus d' ar càirdibh, anns na cogannaibh sin:

15 Oir tha còmhnadh againn o nèamh chum furtachd a thoirt dhuinn, air chor is gu 'm bheil sinn air ar saoradh o 'r nàimhdibh, agus ar nàimhdean air an saltradh sios.

16 Air son so thagh sinn Numenius mac Antiochuis, agus Antipater mac Iasoin, agus chuir sinn chum nan Ròimheach iad, a dh' ath-nuadhachadh a' chàirdeis a bha againn riutha, agus a' chòrdaidh a bha roimh sin ann.

17 Dh' àithn sinn dhoibh mar an céudna dol 'nad' ionnsuidh-sa, agus fàilt a chur ort, agus a liubhairt dhuit nan litrichean againn a thaobh ath-nuadhachaidh ar bràthaireachais.

18 Air an aobhar sin a nis ni sibh gu maith freagradh a thoirt dhuinn air an son.

19 Agus is e so dùblachadh nan litrichean a chuir Oniares uaith.

20 Tha Areus righ nan Lacedemonach a' cur fàilte air Onias an t-àrd-shagart:

21 Tha e ri fhaotuinn ann an sgrìobhadh, g' ur bràithrean na Lacedemonaich agus na h-Iudhaich, agus gu 'm bheil iad do shìol Abrahaim:

22 A nis, uime sin, o 'n fhuair sinn fios air so, ni sibh gu maith sgrìobhadh d' ar n-ionnsuidh mu 'r soirbheas.

23 Sgrìobhaidh sinne air ais a rìs d' ur n-ionnsuidh-sa, gur leinne bhur spréidh-sa agus bhur maoin, agus gur leibh-sa ar cuid-ne. Tha sinn uime sin a' toirt àithne d' ar teachdairibh nithe aithris dhuibh-se air an doigh so.

24 A nis, an uair a chual Ionatan gu 'n tàinig prionnsan Dhemetriuis a chogadh 'na aghaidh le feachd ni 's mò na roimh,

25 Dh' fhalbh e a' Ierusalem, agus chòmhlaich se iad ann an tìr Amatais: oir cha tug e dàil idir dhoibh gu dol a steach chum na dùcha aige.

26 Chuir e mar an céudna luchd-brathaidh d' an bùthannaibh, a thàinig a rìs, agus a dh' innis da gu 'n robh iad air an sònrachadh gu teachd orra air an òidhche.

27 Uime sin, co luath 'sa luidh a' ghrian, dh' àithn Ionatan do na daoinibh aige faire a dheanamh, agus gu bhi fo àrm, a chum rè na h-oidhche gu 'm biodh iad deas gu cogadh a dheanamh: chuir e mar an céudna luchd-freiceadain a mach mu 'n cuairt do 'n fheachd.

28 Ach an uair a chual na nàimhdean gu 'n robh Ionatan agus a dhaoine deas gu cogadh, bha eagal orra, agus chriothnaich iad 'nan cridhe, agus las iad teineachan 'nan càmp.

29 Gidheadh, cha robh fios aig Ionatan agus a chuideachd air so gu maduinn: oir chunnaic iad na soluis a' lasadh.

30 An sin chaidh Ionatan air an tòir, ach cha d' rug e orra: oir chaidh iad a nùll air an amhainn Eleuterus.

31 Uime sin thionndaidh Ionatan chum nan Arabach, a bha air an àinmeachadh Sabadeich, agus bhuail se iad, agus ghlac e na creachan aca.

32 Agus a' gluasad a' sin, thàinig e gu Damascus, agus mar so chaidh e troimh 'n dùthaich air fad.

33 Chaidh Simon mar an céudna a mach, agus chaidh e troimh 'n dùthaich gu Ascalon, agus na dàimhnichean a ta 'na fhochair, as an do thionndaidh e gu taobh do Ioppe, agus choisinn se e.

34 Oir chual e gu 'n tugadh iad suas an dàingneach dhoibhsan a ghabh taobh Dhemetriuis; uime sin shuidhich e gearasdan an sin 'ga ghleidheadh.

35 An déigh so thàinig Ionatan dachaidh a rìs; agus, air da seanairean an t-sluaigh a chruinneachadh r' a chéile, chuir se a chòmhairle riutha mu dhàingnichean làidire a thogail ann an Indea,

36 Agus mu bhallachan Ierusaleim a thogail ni 's àirde, agus mu thulach mhòr a dheanamh eadar an tùr agus am baile, chum a dhealachadh o 'n bhaile, air chor is gu 'm biodh e leis fein, a chum nach biodh daoine a' reiceadh no a' ceannachadh ann.

37 Air an aobhar sin thàinig iad cuideachd a thogail a' bhaile suas; do bhrigh gu 'n robh earrann do 'n bhalla, a réir an t-sruth, air an taobh an ear, air tuiteam sios, agus dh' athleasaich iad sin ris an abradh iad Caphenata.

38 Chuir Simon mar an ceudna suas Adida ann an Sephela, agus rinn e laidir e le geataibh agus le crannaibh.

39 A nis chaidh Triphon mu 'n cuairt chum rioghachd na h-Asia fhaotuinn, agus chum Antiochus an righ a mhàrbhadh, a chum gu 'n cuireadh e an crùn air a cheann fein.

40 Gidheadh bha eagal air nach tugadh Ionatan cead dha, agus gu 'n cogadh e 'na aghaidh; oir dh' iarr e dòigh air an glacadh e Ionatan, a chum gu 'n cuireadh e gu bàs e. Uime sin dh' fhalbh e, agus thàinig e gu Betsan.

41 An sin chaidh Ionatan a mach 'na chòmhail le da fhichead mìle fear taghta air son a' chatha, agus thàinig iad gu Betsan.

42 A nis an uair a chunnaic Triphon gu 'n tàinig Ionatan le feachd co mòr, cha robh a chridhe aige a làmh a shìneadh 'na aghaidh;
43 Ach ghabh e ris gu h-urramach, agus mhol se e d' a chàirdibh fein gu léir, agus thug e tiodhlaca dha, agus dh' àithn e d' a luchd-cogaidh a bhi co ùmhal dàsan, 'sa bhiodh iad dha fein.
44 Thubhairt e mar an céudna ri Ionatan, Ca 'r son a chuir thu an sluagh so uile gu trioblaid co mòr, do bhrìgh nach 'eil cogadh sam bith eadairinn?
45 Uime sin cuir a nis dhachaidh iad a rìs, agus ròghnaich beagan dhaoine gu bhi frithealadh dhuit, agus thig-sa maille riumsa gu Ptolemais, oir bheir mi dhuit e, agus a' chuid eile do na dàingnichibh agus na feachdaibh, agus iadsan uile aig am bheil cùram sam bith: air mo shonsa dheth, pillidh mi agus théid mi air falbh; oir 'sann air son so a thàinig mi.
46 Mar so, air do Ionatan a chreidsinn, rinn e mar a dh' iarr e, agus chuir e am feachd aige air falbh, a chaidh do thìr Iudea.
47 Agus cha do ghléidh e maille ris fein ach tri mìle fear, dhe 'n do chuir e dà mhìle do Ghalile, agus chaidh aon mhìle maille ris.
48 A nis, co luath 'sa chaidh Ionatan a steach do Ptolemais, dhruid muinntir Ptolemais na geataichean, agus ghlac iad e; agus mhàrbh iad leis a' chlaidheamh iadsan uile a thàinig maille ris.
49 An sin chuir Triphon feachd chòisridh agus mharc-shluagh do Ghalile, agus do 'n chòmhnard mhòr, chum uile chuideachd Ionatain a sgrios.
50 Ach an uair a fhuair iad fios gu 'n do ghlacadh agus gu 'n do mhàrbhadh Ionatan agus iadsan a bha maille ris, thug iad misneach da aon a' chéile, agus chaidh iad ni 's dlùthaidh' r' a chéile, deas gu cogadh.
51 Uime sin phìll iadsan air an ais a lean iad, air doibh a thoirt fa 'near gu 'n robh iad deas gu cogadh air son am beatha fein.
52 Air do 'n chùis a bhi mar so thàinig iad uile gu sìtheil do thìr Iudea, agus an sin rinn iad caoidh air son Ionatain, agus air an sonsan a bha maille ris, agus bha iad fo eagal mòr; uime sin rinn Israel uile caoidh mòr.
53 An sin dh' ìarr na cinnich uile a bha mu 'n cuairt doibh an sgriosadh; oir, a deir iad, Cha 'n 'eil ceannard aca, no neach idir 'gan còmhnadh: a nis uime sin deanamaid cogadh riu, agus thugamaid air falbh an cùimhne o mheasg dhaoine.

## CAIB. XIII.

A NIS, an uair a chual Simon gu 'n do chruinnich Triphon feachd mòr r' a chéile a thoirt ionnsuidh air tìr Iudea, agus a thoirt sgrios air,
2 Agus an uair a chunnaic e gu 'n robh an sluagh gu mòr air chrith agus fo eagal, chaidh e suas do Ierusalem, agus chruinnich e an sluagh r' a chéile,
3 Agus thug se earail dhoibh, ag ràdh, Tha fios agaibh fein ciod na nithe mòra, a rinn mise, agus mo bhràithrean, agus tigh m' athar, air son nan lagh agus an ionaidnaoimh, na coganna mar an céudna, agus na trioblaidean a chunnaic sinn,
4 Air son am bheil mo bhràithrean uile air am màrbhadh air sgàth Israeil, agus dh' fhàgadh mise a 'm aonar.
5 A nis uime sin gu mo fada uam-sa, gu 'n caòmhnainn mo bheatha fein 'n àm trioblaid sam bith: oir cha 'n fheàrr mise na mo bhràithrean.
6 Gu 'n teagamh ni mi dìoghaltas air son mo chinnich, agus an ionaid-naoimh, agus ar mnathan, agus ar cloinne: oir tha na cinnich uile air cruinneachadh, chum ar cur gu dìth le fìor mhi-rùin.
7 A nis, co luath 'sa chual an sluagh na briathra so, bheothaich an spiorad.
8 Agus fhreagair iad le guth mòr, ag ràdh, Bithidh tusa 'nad' cheannard againn an àit Iudais agus Ionatain do bhràthar.
9 Cog thusa ar coganna, agus ge b' e nì sam bith a dh' àithneas tu dhuinn, nì sinn e.
10 Mar so uime sin chruinnich e r' a chéile an luchd-cogaidh gu léir, agus rinn e cabhag chum ballachan Ierusaleim a chriochnachadh, agus dhàingnich e mu 'n cuairt e.
11 Chuir e mar an céudna Ionatan mac Absaloim, agus cumhachd mòr maille ris, gu Ioppe: a dh' fhuirich ann, an déigh dha iadsan a bha ann a thilgeadh a mach.
12 Mar so dh' fhalbh Triphon o Ptolemais le cumhachd mòr a thoirt ionnsuidh air tìr Iudea; agus bha Ionatan maille ris fo chùram.
13 Ach shuidhich Simon a bhùthan aig Adida, thàll fa chomhar a' chòmhnaird.
14 A nis an uair a fhuair Triphon fios gu 'n robh Simon air éiridh suas an àite a bhràthar Ionatain, agus gu 'n robh a' mhiann air dol a chogadh ris, chuir e teachdairean d' a ionnsuidh, ag ràdh,
15 Do bhrìgh gu 'm bheil Ionatan do bhràthair againn an sàs, air son àirgid a ta aig ionmhas an righ air, a thaobh a' ghnothuich a dh' earbadh ris.
16 Uime sin a nis, cuir d' ar n-ionnsuidh cuig fichead talann àirgid, agus dithis d' a

chuid mhac mar bhràighde-gill, a chum,
an uair a gheibh e a shaorsa, nach teich e
uainn, agus leigidh sinn as e.
17 Air do 'n chùis a bhi mar so, chuir
Simon an t-àirgiod agus a' chlann, ged a
mhothuich e gidheadh gu 'n do labhair iad
gu fealltach ris, air eagal féudaidh e bhith
gu 'm faigheadh e dha fein fuath mòr o 'n
t-sluagh:
18 A dh' fhéudadh a ràdh, A chionn
nach do chuir mi d' a ionnsuidh an t-àir-
giod agus a' chlànn, air son sin tha Ionatan
màrbh.
19 Mar so chuir e d' an ionnsuidh a'
chlànn agus na cùig fichead talanna: gidh-
eadh rinn Triphon gu feàlltach, agus cha
leigeadh e Ionatan as.
20 Agus an déigh so thàinig Triphon a
thoirt ionnsuidh air an tìr, agus 'ga sgrios,
a' dol mu 'n cuairt air an t-slighe a ta
'trèorachadh gu Adora: ach chaidh Simon
agus am feachd aige a mach 'na aghaidh
anns gach àite, ge b' e ionad d' an rachadh e.
21 A nis chuir iadsan a bha 'san tùr
teachdairean gu Triphon, chum na crìche
gu 'n deanadh e cabhag 'na theachd d' an
ionnsuidh troimh 'n fhàsach, agus gu 'n
cuireadh e lòn d' an ionnsuidh.
22 Uime sin rinn Triphon deas a mharc-
shluagh gu léir gu tighinn an òidhche sin:
ach thuit sneachd ro mhòr, air son sin cha
tàinig e. Mar so dh' fhalbh e, agus thàinig
e do thìr Ghalaaid.
23 Agus an uair a thàinig e am fagus do
Bhascama, mhàrbh e Ionatan, a dh' àdh-
laiceadh an sin.
24 An déigh sin phìll Triphon, agus
chaidh e d' a thìr fein.
25 An sin chuir Simon fios, agus thug e
leis cnàmhan Ionatain a bhrathar, agus dh'
adhlaic se iad ann am Modin, baile àithriche.
26 Agus rinn Israel uile caoidh mòr air
a shon, agus rinn iad tuireadh air a shon
mòran làithean.
27 Thog Simon mar an céudna cùimh-
neachan air ùaigh athar agus a bhràithrean
fein, agus thog e gu h-àrd e do 'n t-seall-
adh, le clachaibh snaighte air a' chùlaobh
agus air a' bhéulaobh.
28 Os bàrr, thog e suas seachd colbhan,
gach aon an aghaidh a' chéile, air son
athar, agus a mhàthar, agus a cheathrar
bhraithre.
29 Agus annta sin rinn e dealbhan ìnn-
leachdach, mu thìmchioll an do shuidhich
e puist mhòra, agus air na puist rinn e an
uile àrmachd air son cùimhne mhàireann-
aich, agus ri taobh na h-àrmachd bha lon-
gan air an gearradh, a chum gu 'm biodh
iad air am faicinn leis na h-uile a ta sèoladh
air a' chuan.
30 Is e so an t-àit-adhlaic a rinn e aig
Modin, agus tha e fathasd 'na sheasamh
gus an diugh.
31 A nis bhuin Triphon gu cealgach ris
an òg-righ Antiochus, agus mharbh se e.
32 Agus rioghaich e 'na àite, agus chrùin
se e fein 'na righ air an Asia, agus thug e
truaigh mhòir air an tìr.
33 An sin thog Simon suas na dàingnich-
ean ann an Iudea, agus dhion e mu 'n
cuairt iad le tùraibh àrda, agus le ballach-
aibh mòra, agus le geataibh, agus crann-
aibh, agus thaisg e suas teachd-an-tir
annta.
34 Os bàrr, thagh Simon daoine, agus
chuir e fios gu Demetrius an righ, a chum
gu 'n tugadh e saorsa do 'n tìr, do bhrigh
gur ann chum creachaidh a bha na rinn
Triphon.
35 D' an tug righ Demetrius freagradh,
agus d' an do sgrìobh e air an dòigh so:
36 Tha righ Demetrius a' cur fàilte air
Simon an t-àrd-shagart, agus caraid righre,
agus mar an céudna air seanairibh agus
cinneach nan Iudhach:
37 Fhuair sinn an crùn òir agus an trus-
gan scarlaid, a chuir sibh d' ar n-ionn-
suidh: agus tha sinn deas chum sìth
bhuinealtach a dheanamh ruibh, seadh,
agus chum sgriobhadh d' ar ceannardaibh,
a cho'-dhàingneachadh nan saorsa a thug
sinn seachad.
38 Agus ge b' iad air bith na cùmhnantan
a rinn sinn ruibh-se seasaidh iad; agus na
dàingnichean a thog sibh, bithidh iad leibh
fein.
39 A thaobh mearachd na croin a rinn-
eadh gu ruig an là an diugh, tha sinn 'ga
mhaitheadh, agus mar an céudna an crùn-
chìs a ta againn oirbh; agus ma bha càin
idir eile ann a dh' ìocadh ann an Ierusalem,
cha 'n ìocar tuilleadh e.
40 Agus faicibh cò a ta freagarrach 'n 'ur
measg gu bhi 'nar cùirt-ne, biodh iad air
an sgrìobhadh sios, agus biodh sith eadar-
ainn.
41 Mar so thugadh cùing nan cinneach
air falbh o Israel anns an deicheamh
bliadhna thar ochd fichead.
42 An sin thòisich pobull Israeil air
sgrìobhadh nan cùmhnantaibh agus 'nam
bànntaibh, Ann an céud bhliadhna Shimoin
an àrd-shagairt, uachdaran agus fear-
stiùiridh nan Iudhach.
43 Anns na làithibh sin chàmpaich Simon
an aghaidh Ghasa, agus theannaich e mu 'n
cuairt e; rinn e mar an céudna inneal-
catha, agus chuir se a 'm fochair a' bhaile e,
agus bhuail e sios tùr àraidh, agus ghlac
se e.
44 Agus léum iadsan a bha anns an inn-
eal a stigh do 'n bhaile; agus air son sin
bha buaireas mòr anns a' bhaile:

45 A mhèud 'sgun do réub muinntir a
bhaile an t-éudach aca, agus streap iad suas
air na ballachaibh le 'm mnàithibh agus
le 'n cloinn fein, agus ghlaodh iad le guth
mòr, a' guidhe air Simon sìth a thoirt
doibh.
46 Agus thubhairt iad, Na buin ruinn a
réir ar n-aingidheachd, ach a réir do thrò-
caire fein.
47 Mar so chiùinicheadh Simon d' an
taobh, agus cha do chog e ni 's faide 'nan
aghaidh, ach chuir se a mach as a' bhaile
iad, agus ghlan e na tighean anns an robh
na h-iodhail, agus mar so chaidh e a steach
ann le h-òranaibh agus le buidheachas.
48 Seadh, chuir e gach neò - ghloine a
mach as, agus shuidhich e a leithid do
dhaoine ann sin 'sa ghléidheadh an lagh,
agus rinn se e ni 's treasa na bha e roimhe,
agus thog e ann àite-còmhnuidh dha fein.
49 Ghleidheadh mar an céudna iadsan a
bha 'san tùr ann an Ierusalem co teànn,
'snach b' urrainn doibh aon chuid teachd a
mach, na dol chum na dùcha, no ceannach-
adh, no reiceadh: uime sin bha iad gu mòr
air an claoidh dh' easbhuidh bìdh, agus
chaidh àireamh mòr diubh a dhìth le gorta.
50 An sin ghlaodh iad ri Simon, a' guidhe
air a bhi réidh riu; an nì sin thug e
dhoibh: agus an uair a chuir e mach a'
sin iad, ghlan e an dàingneach o gach
truaillidheachd,
51 Agus chaidh e a steach ann air an
treas la fichead do 'n dara miosa, anns an
aon bhliadhna déug thar ochd fichead, le
buidheachas, agus le géugaibh pàilme, agus
le clàrsaichibh, agus ciombalaibh, agus le
fidhealaibh, agus le laoidhibh, agus òran-
aibh; a cheann gu 'n do sgriosadh nàmhaid
mòr a mach a' Israel.
52 Dh' òrduich e mar an céudna gu 'm
biodh an là sin air a ghleidheadh gach
bliadhna le h-aoibhneas. A thuilleadh air
so, rinn e béinn an teampuill a bha ri
taobh an dàingnich ni 's treasa na bha i,
agus thàmhaich e fein an sin le chuideachd
fein.
53 Agus an uair a chunnaic Simon gu 'n
robh Eòin a mhac fein 'na dhuine calma,
rinn e 'na cheannard e air na feachdaibh
uile; agus thàmhaich e ann an Gasara.

## CAIB. XIV.

A NIS, anns an dara bliadhna déug thar
ochd fichead, chruinnich righ De-
metrius 'fheachdan r' a chéile, agus chaidh
e do Mhedia, a dh' fhaotuinn cuideachaidh
gu cogadh an aghaidh Thriphoin.
2 Ach an uair a chual Arsaces, righ Pher-
sia agus Mhedia, gu 'n d' inndrinn Deme-
trius a stigh 'na chriochaibh, chuir se aon
d' a phrionnsaibh 'ga ghlacadh beò;
3 A chaidh agus a bhuàil feachd Dhe-
metriuis, agus a ghlac e, agus a thug e gu
Arsaces, leis an do ghabhadh e fo chùram.
4 A thaobh tìr Iudea, a bha siòchail rè
uile làithean Shimoin; oir dh' iarr e maith
a chinnich fein air dhòigh, is gu 'n do thoil-
ich an t-ughdarras agus an t-urram aige
iad gu maith an còmhnuidh tuilleadh.
5 Agus air da a bhi urramach 'na uile
ghniòmharaibh, mar sin an so, gu 'n do
ghabh e Ioppe mar chaladh, agus rinn e
slighe do eileanaibh a' chuain,
6 Agus chuir e a 'm mèud criochan a
chinnich fein, agus dh' ath-leasaich e an
dùthaich,
7 Agus chruinnich e r' a chéile àireamh
mòr do bhràighdibh, agus bha uachdaran-
achd aig thar Gasara, agus Betsura, agus
an dàingneach, a mach as an tug e gach
uile neò-ghloine, agus cha robh neach ann
a chuir 'na aghaidh.
8 An sin threabh iad am fearann aca ann
an sìth, agus thug am fearann a mach a
thoradh, agus craobhan na macharach am
meas.
9 Shuidh na daoine aosda gu léir anns na
sràidibh, a' còmhradh r' a chéile mu nith-
ibh maithe, agus chuir na daoine òga umpa
sgeudachadh òirdheirc agus gaisgeil.
10 Dh' ullaich e lòn air son nam bailtean,
agus chuir se annta gach stòras, air chor
'sgu 'n robh àinm urramach-san cliùteach
chum crìch an t-saoghail.
11 Rinn se sìth 'san tìr, agus rinn Israel
gàirdeachas le mòr-aoibhneas:
12 Oir shuidh gach duine fo 'fhiònain
agus a chrànn - fige fein, agus cha robh
neach ann gu tuasaid a dheanamh riutha:
13 Ni mò a bha neach air fhàgail anns an
tìr gu cogadh nan aghaidh: seadh, bha na
righre fein air an tilgeadh bun os ceànn
anns na làithibh sin.
14 Os bàrr, neartaich e iadsan uile d' a
shluagh fein a leagadh sios: rànnsaich e
a mach an lagh; agus thug se air falbh
gach neach a ta 'deanamh tàir air an lagh,
agus gach neach àingidh.
15 Rinn e an t-ionad-naomh maiseach,
agus chuir se a 'n lionmhorachd soithichean
an teàmpuill.
16 A nis, an uair a chualas anns an
Ròimhe, agus co fad as ri Sparta, gu 'n
robh Ionatan màrbh, bha iad ro bhrònach.
17 Ach co luath 'sa chual iad gu 'n
d' rinneadh a bhràthair Simon 'na àrd-
shagart 'na àite, agus gu 'n robh e a'
riaghladh na dùcha, agus nam bailte a
bha ann,
18 Sgriobh iad d' a ionnsuidh, air clàr-
aibh umha, a dh' ath-ùrachadh a' chàirdeis
agus na comuinn a rinn iad ri Iudas agus
ri Ionatan a bhraithrean:

19 Sgrìobhanna a bha air an léughadh
a 'm fianuis a' cho'-thionail aig Ierusalem.
20 Agus 'se so dùblachadh nan litrichean
a chuir na Lacedemonaich uatha: Tha
riaghlairean nan Lacedemonach, maille ris
a' bhaile, a' cur fàilte air Simon an t-àrd-
shagart, agus air na seanairibh, agus na
sagartaibh, agus ar bràithribh, iarmad a'
phobuill Iudhaich:
21 Chuir na teachdairean a chuireadh
dh' ionnsuidh ar sluaigh an céill duinn mu
bhur glòir agus bhur n-urram: uime sin
bha sinn aoibhneach air son an teachd,
22 Agus sgrìobh sinn sios na nithe a
labhair iad ann an comhairle an t-sluaigh,
air an dòigh so: Thàinig Numenius mac
Antiochuis, agus Antipater mac Iasoin,
teachdairean nan Iudhach, d' ar n-ionn-
suidh chum an càirdeas ath-nuadhachadh
a bha aca maille ruinn.
23 Agus bha an sluagh deònach air gabh-
ail ris na daoinibh gu h-urramach, agus air
dùblachadh na teachdaireachd aca a chur
anns na leabhraichibh cùimhne, chum na
crìche gu 'm biodh cùimhneachan air aig
pobull nan Lacedemonach: a thuilleadh
air sin, sgrìobh sinn dùblachadh dheth gu
Simon an t-àrd-shagart.
24 An déigh so chuir Simon Numenius
do 'n Ròimhe le sgiath mhòir òir anns an
robh mìle punnd cudthroim, a dhàing-
neachadh a chòrdaidh maille riu:
25 An uair a chual an sluagh ma thim-
chioll, thubhairt iad, Ciod am buidheachas
a bheir sinn do Shimon agus d' a chuid
mhac?
26 Oir cho'-dhaingnich esan, agus a
bhràithre, agus tigh athar fein, Israel, agus
ruaig iad air falbh leis a' chogadh an
nàimhde fein uatha, agus dhàingnich iad
an saorsa.
27 Mar so uime sin sgrìobh siad e air
clàraibh umha, a chuir iad suas air puist
ann am béinn Shioin: agus is e so dùblach-
adh do 'n sgrìobhadh: air an ochdamh là
déug do 'n mhios Elul, anns an dara bliàdh-
na déug thar ochd fichead, air bhi dha an
treas bliàdhna do Shimon an t-àrd-shagart,
28 Aig Saramel ann an mòr cho'-chruin-
neachadh nan sagart, agus an t-sluaigh, agus
riàghlair a' chinnich, agus sheanair na
dùcha, bha na nithe sin air an aithris
dhuinne:
29 Do bhrìgh 'gu 'n robh coganna gu minic
anns an dùthaich, anns an do chuir Simon
mac Mhattatiais, do shliochd Iarib, maille
ri bhràithribh, iad fein ann an cunnart, air
son an t-ionad-naomh aca a chumail suas,
agus air doibh a bhi 'cur an aghaidh naimh-
dean an cinnich fein, chuir iad mòr urram
air an cinneach.
30 (Oir an déigh do Ionatan, air da a
chinneach a chruinneachadh r' a chéile,
agus a bhi dhoibh 'na àrd-shagart, a bhi air
a cho'-chur r' a shluagh fein,
31 Rùnaich an nàimhdean ionnsuidh a
thoirt air an dùthaich aca, a chum gu 'n
sgriosadh siad i, agus gu 'n leagadh iad an
làmhan air an ionad-naomh:
32 Dh' éirich Simon suas aig an àm sin,
agus chog se air son a chinnich fein, agus
chaith e mòran d' a chuid fein, agus dh' àr-
maich e daoine tréuna a chinnich, agus thug
e duais doibh,
33 Agus dhàingnich e bailtean Iudea,
maille ri Betsura, a ta 'na luidh air crìoch-
aibh Iudea, far an robh armachd nan
naimhdean roimh sin; ach shuidhich e
gearasdan do na h-Iudhaich an sin.
34 Os bàrr, dhàingnich e Ioppe, a ta 'na
luidh air a' chuan, agus Gasara, a ta crìoch-
nachadh ri Asotus, far an do chòmhnuich
na nàimhde roimh sin; ach shuidhich e
Iudhaich an sin, agus dh' ullaich e air an
son na h-uile nithe freagarrach chum a
dheanamh suas.)
35 Rinn an sluagh uime sin, a faicinn nan
gniomh aig Simon, agus na glòire dh' ionn-
suidh an robh dùil aig a bheireadh e a
chinneach fein, esan 'na uachdaran agus 'na
àrd-shagart, a chionn gu 'n d' rinn e na
nithe sin uile, agus a thaobh a' cheartais
agus a' chreideis a rinn e d' a chinneach
fein, agus a thaobh gu 'n d' rinn e strìth air
gach seòl chum a phobull fein àrdachadh.
36 Oir 'na àm fein shoirbhich nithe 'na
làmhaibh, air chor is gu 'n tugadh na cinn-
ich a mach as an dùthaich aca, agus iadsan
mar an céudna a bha ann am baile Dhaibh-
idh ann an Ierusalem, a rinn dhoibh fein
dàingneach, as an deachaidh iad a mach,
agus an do thruaill iad gach ni mu 'n ionad-
naomh, agus an d' rinn iad moran dochainn
anns an àite naoimh:
37 Ach shuidhich e Iudhaich an sin, agus
dhàingnich se e air son tearuinteachd na
dùcha agus a' bhaile, agus thog e suas ball-
achan Ierusaleim.
38 Dhàingnich mar an céudna Demetrius
e anns an àrd-shagartachd, a réir nan nithe
sin,
39 Agus rinn se e 'na aon d' a chàirdibh,
agus chuir se urram air le mòr mheas:
40 Oir chual e iomradh, gu 'n dubhairt
na Ròimhich gu 'n robh na h-Iudhaich
'nan càirdibh dhoibh, agus nan còmpànaich,
agus 'nam bràithribh; agus gu 'n do ghabh
iad ri teachdairibh Shimoin gu h-urramach;
41 Agus mar an céudna gu 'n robh na h-
Iudhaich agus na sagarta gle thoilichte
gu 'm biodh Simon dhoibh 'na uachdaran
agus 'na àrd-shagart gu bràth, gus an éir-
eadh fàidh dìleas suas;
42 Os bàrr, gu 'm bu chòir da a bhi 'na

cheannard aca, agus cùram a ghabhail do'n
ionad-naomh, chum an suidheachadh thar
an oibre fein, agus thairis air an dùthaich,
agus thairis air an àrmachd, agus thairis
air na dàingnichibh, bu chòir da, a deiream,
cùram a ghabhail do'n ionad naomh:
43 A bhàrr air so, gu 'm bu chòir da
ùmhlachd fhaotuinn o gach neach; agus
gu 'm biodh sgriobhanna na dùcha gu léir
air an deanamh 'na àinm-san; agus gu 'm
biodh e air a sgeudachadh le purpur, agus
a' caitheadh an òir;
44 Agus mar an céudna nach bu chòir da
a bhi laghail do neach air bith do'n t-
sluagh, na do na sagartaibh aon do na
nithibh sin a bhriseadh, na cur an aghaidh
a bhriathra, na cuideachd a chruinneachadh
'san dùthaich as éugais-san, na a bhi air an
sgeudachadh ann am purpur, na bucal òir
a chaitheadh:
45 Agus ge b' e cò sam bith a ni a
chaochladh, na bhriseas aon do na nith-
ibh sin, gu 'm bu chòir peanas a dheanamh
air.
46 Mar so bha toil aig an t-sluagh uile
buntainn ri Simon, agus a dheanamh mar
chaidh a ràdh.
47 An sin ghabh Simon so uile os làimh,
agus bha e glé thoilichte a bhi 'na àrd-
shagart, agus 'na cheannard, agus 'na uachd-
aran air na h-Iudhaich agus air na sagart-
aibh, chum an dìonadh gu léir.
48 Mar so dh' àithn iad gu 'm biodh an
sgriobhadh so air a chur air clàraibh umha,
agus gu 'm biodh iad air an cur suas air an
taobh a stigh do 'n ionad-naomh ann an
àite follaiseach.
49 Agus gu 'm biodh mar an céudna na
dùblaichean aige air an tasgadh suas anns
an ionmhas, chum na crìche gu 'm faigh-
eadh Siomon agus a chuid mhac iad.

## CAIB. XV.

OS bàrr, chuir Antiochus, mac Dheme-
triuis an righ, litrichean a' eileanaibh
a' chuain dh' ionnsuidh Shimoin an t-àrd-
shagairt, agus phrionnsa nan Iudhach, agus
an t-sluaigh gu léir;
2 A' leagadh ris nan nithe so: Tha An-
tiochus a' cur fàilte air Simon an t-àrd-
shagart, agus air prionnsa a' chinnich fein,
agus air pobull nan Iudhach:
3 Do bhrìgh gu 'n do ghlac daoine mìll-
teach àraidh an rioghachd aig air n-aith-
richibh, 'se mo rùn-sa a toirt air a h-ais a
rìs, a chum gu 'n toir mi thairis i a rìs do 'n
t-seann òighreachd, agus a chum na crìche
sin chruinnich mi r' a chéile cuideachd do
shaighdeiribh coimheach, agus dh' ullaich
mi lòngan cogaidh;
4 Bha a' rùn orm mar an céudna dol
troimh an dùthaich, a chum gu 'n dean mi
dìoghaltas orra-san a mhìll i, agus a rinn
iomadh baile anns an rioghachd fàs:
5 A nis uime sin tha mi a' co'-dhàing-
neachadh dhuit-sa na tabhartasan sin uile
a dheònaich na righrean a bha romham
dhuit, agus ge b' e ciod na tiodhlacan a
dheònaich iad a bhàrr air sin.
6 Tha mi 'toirt comais duit mar an céudna
àirgiod a chùineadh air son do dhùcha fein
led' dhealbh fein air.
7 Agus a thaobh Ierusaleim agus an
ionaid-naoimh, biodh iad saor; agus an uile
àrmachd a rinn thu, agus na dàingnichean
a thog thu, agus a ta thu' gleidheadh 'nad'
làmhaibh, fanadh iad agad.
8 Agus ma tha, no ma bhitheas ni sam
bith ann dligheach do 'n righ, biodh e air a
mhaitheadh dhuit o so mach gu bràth.
9 Os bàrr, an uair a gheibh sinn ar riogh-
achd, bheir sinn urram dhuit fein, agus dod'
chinneach, agus dod' theampull, le h-urram
mòr, a chum 'sgu 'm bi t-urram-sa aith-
nichte air feadh an t-saoghail.
10 Chaidh Antiochus anns a' cheathramh
bliadhna déug thar ochd fichead do thìr
aithriche fein; aig an àm sin thàinig na
feachdan uile cuideachd d' a ionnsuidh, air
chor is nach dh' fhàgadh ach beagan aig
Triphon.
11 Uime sin, air da a bhi air a ruagadh
le righ Antiochus, theich e gu Dora, a ta
an coise na mara:
12 Oir chunnaic e gu 'n tàinig àmhghair-
ean air uile còmbladh, agus gu 'n do thréig
na feachdan aige e.
13 An sin chàmpaich Antiochus an agh-
aidh Dhora, le sea fichead mìle fear-cogaidh
maille ris, agus ochd mìle marc-shluagh.
14 Agus an uair a chuairtich e am baile
air gach taobh, agus a cheangail e longan
r' a chéile ri taobh na mara teànn air a'
bhaile, chuir e trioblaid air a bhaile air tìr
'sair muir, agus cha tug e cead do neach
sam bith gu dol a mach no stigh.
15 Aig an àm chéudna thàinig Numenius
agus a chuideachd o 'n Roimh, le litrichibh
do na righribh agus na dùchannaibh; anns
an robh na nithe so air an sgriobhadh:
16 Tha Lucius, àrd-uachdaran nan Roimh-
each, a' cur fàilte air Ptoleme:
17 Thàinig na teachdairean Iudhach, ar
càirdean agus ar companaich, d' ar n-ionn-
suidh chum an seann chàirdeas agus an co'-
cheangal ath-nuadhachadh, air doibh a bhi
air an cur o Shimon an t-àrd-shagart, agus
o phobull nan Iudhach:
18 Agus thug iad leò targaid òir anns an
robh mìle pùnnd.
19 Uime sin chunnaic sinn ceart e sgriobh-
adh chum nan righrean agus nan dùchan,
a chum nach deanadh iad cron orra, no
cogadh nan aghaidh, no n-aghaidh am bail-

te no 'n dùchan, agus nach cuidicheadh iad le 'n nàimhdibh 'nan aghaidh.
20 Chunnaic sinn mar an céudna ceart an sgiath a ghabhail uatha.
21 Uime sin ma dh' fhéudas daoine mìll-teach a bhi ann a theich o 'n dùthaich fein d' ur n-ionnsuidh-sa, thugaibh thairis iad do Shimon an t-àrd-shagart, a chum gu 'n dean e peanas orra a réir an lagha fein.
22 Sgriobh e uime sin na nithe céudna dh' ionnsuidh Dhemetriuis an righ, agus dh' ionnsuidh Attaluis, Ariarateis, agus Arsaceis,
23 Agus dh' ionnsuidh nan dùchan air fad, agus gu Sampsames, agus na Lacedemonich, agus gu Delus, agus Mindus, agus Sicion, agus Caria, agus Samos, agus Pamphilia, agus Licia, agus Halicarnassus, agus Rhodus, agus Phaselis, agns Cos, agus Side, agus Aradus, agus Gortina, agus Cnidus, agus Ciprus, agus Cirene,
24 Agus sgriobh iad dùblachadh dheth so do Shimon an t-àrd-shagart.
25 Mar so chàmpaich Antiochus an righ an aghaidh Dhora air an dara là, a' toirt ionnsuidh air an còmhnuidh, agus a' deanamh innealan, trìd an do dhruid e suas Triphon a chum nach b' urrainn e aon chuid a dhol a mach no stigh.
26 Aig an àm sin chuir Simon d' a ionnsuidh dà mhìle fear taghta 'ga chuideachadh; mar an céudna airgiod, agus òr, agus moran àrmachd.
27 Gidheadh cha ghabhadh se iad, ach bhris e gach cùmhnant a rinn e ris roimh sin, agus dh' fhàs e coimheach ris.
28 A thuilleadh air sin, chuir e Athenobius d' a ionnsuidh, aon d' a chàirdibh, a dheanamh còmhraidh ris, agus a ràdh, Tha sibh a' deanamh greim air Ioppe, agus Gasara, maille ris an dàingneach a ta ann an Ierusalem, a ta 'nam bailtibh 'nam rioghachd-sa.
29 Mhìll sibh na criochan aca, agus rinn sibh mòran dochunn 'san tìr, agus fhuair sibh uachdaranachd thar iomadh àite 'nam rioghachd.
30 A nis uime sin thugaibh suas na bailtean a ghlac sibh, agus cìsean nan àite air an d' fhuair sibh uachdaranachd air an taobh a mach do chriochaibh Iudea:
31 Air neò thugaibh dhomh cùig céud tàlann airgid air an son; agus air son an dochuinn a rinn sibh, agus air son chìsean nam bailtean, cùig céud tàlann eile: mar tabhair, thig sinn agus cogaidh sinn 'n' ur n-aghaidh.
32 Mar so thàinig Athenobius caraid an righ gu Ierusalem: agus an uair a chunnaic e glòir Shimoin, agus am bòrd le obair òir agus airgid, agus a luchd-frithealaidh lionmhor, bha iongantas air, agus chuir e teachdaireachd an righ an céill da.
33 An sin fhreagair Simon, agus thubhairt e ris, Cha do ghabh sinn aon chuid fearann dhaoine eile, ni mò a chùm sinn an ni sin a bhuineas do shluagh eile, ach òighreachd ar n-aithriche, air an robh sealbh gu h-éucorach aig ar nàimhdibh rè uine àraidh.
34 Uime sin, tha sinne, air duinn cothrom a bhi againn, a' deanamh gréim air òighreachd ar n-aithriche fein.
35 Agus do bhrìgh gu 'm bheil thusa ag iarraidh Ioppe agus Ghasara, ged a rinn iad dochunn mòr do 'n t-sluagh 'nar dùthaich, gidheadh bheir sinn céud tàlann air an son. Do so cha tug Athenobius freagradh sam bith;
36 Ach phìll e ann an corruich dh' ionnsuidh an righ, agus chuir se an céill da na còmhraidhean sin, agus glòir Shimoin, agus gach ni a chunnaic e: air son an robh mòr chorruich air an righ.
37 Aig an àm chéudna theich Triphon air lùing gu Orthosias.
38 An sin rinn an righ Cendebeus 'na cheannard air slios na fàirge, agus thug e dha feachd do luchd-coise agus do mharcshluagh,
39 Agus dh' àithn e dha am feachd aige a ghluasad dh' ionnsuidh Iudea: dh' àithn e dha mar an céudna Cedron a thogail suas, agus na geatachan a dhàingneachadh, agus cogadh a dheanamh an aghaidh an t-sluaigh; ach a thaobh an righ fein, chaidh e an tòir air Triphon.
40 Uime sin thàinig Cendebeus gu Iamnia, agus thòisich e air an t-sluagh a bhrosnachadh, agus air ionnsuidh a thoirt air Iudea, agus air priosanaich a dheanamh do 'n t-sluagh, agus air am màrbhadh.
41 Agus an uair a thog e suas Cedron, shuidhich e marc-shluagh an sin, agus feachd do luchd-coise, chum na crìche, air doibh brùchdadh a mach, gu 'n deanadh iad ròidean tarsuing air slighibh Iudea, mar a dh' àithn an righ dha.

## CAIB. XVI.

AN sin thàinig Eoin a nios o Ghasara, agus dh' innis e do Shimon athair fein ciod a rinn Candebeus.
2 Uime sin ghàirm Simon an dithis mhac a 's sine aige, Iudas agus Eoin, agus thubhairt e riu, Rinn mise, agus mo bhràithrean, agus tigh m' athar, riamh cogadh, o làithibh ar n-òige gus an diugh, an aghaidh nàimhdean Israeil: agus shoirbhich nithe co maith 'nar làmhaibh, 'sgu 'n do shaor sinn Israel gu tric.
3 Ach a nis tha mi aosda, agus tha sibhse, le tròcair Dhé, do neart iomchuidh: bithibhse 'nam àite-sa agus 'n-àite mo bhrathar,

agus rachaibh, agus cogaibh air son ar
cinnich, agus gu robh cuideachadh o nèamh
maille ruibh.
4 Uime sin ròghnaich e as an dùthaich
fichead mìle fear-cogaidh, le marc-shluagh,
a chaidh a mach an aghaidh Chendebeuis,
agus thàmhaich iad an òidhche sin aig
Modin.
5 Agus an uair a dh' éirich iad 'sa mhad-
uinn, agus a chaidh iad do 'n chòmhnard,
féuch, thàinig feachd mòr 'nan aghaidh, ar-
aon do luchd-coise agus do mharc-shluagh:
gidheadh bha sruthan uisge eatorra.
6 Uime sin chàmpaich e fein agus a
shluagh thàll 'nan aghaidh: agus an uair
a chunnaic e gu 'n robh eagal air an t-
sluagh dol a nùll air an t-sruthan uisge,
chaidh e fein a nùll air thoiseach; agus an
sin, air do 'n t-sluagh fhaicinn, chaidh iad
troimh 'na dhéigh.
7 Air do sin a bhi déunta, roinn e a
dhaoine, agus shuidhich se am marc-
shluagh ann am meadhon 'nam fear-coise;
oir bha marc-shluagh nan nàimhdean ro
lionmhor.
8 An sin rinn iad fuaim leis na tròmpaid-
ibh naomha: agus air do 'n chùis a bhi
mar sin chuireadh an teicheadh air Cende-
beus agus air 'fheachd, air chor is gu 'n do
mharbhadh mòran diubh, agus rinn ann t-
iarmad gréim air an dàingneach.
9 Aig an àm sin, leònadh Iudas bràthair
Eoin: ach lean Eoin fathast 'nan déigh,
gus an tàinig e gu Cedron, a thog Cende-
beus.
10 Mar so theich iad eadhon chum nan
dàingnichean ann an achaibh Asotuis; uime
sin loisg e le teine e; air chor 'sgu 'n do
mhàrbhadh dhiubh mu dha mhìle fear.
An déigh sin phìll e gu tìr Iudea ann an
sìth.
11 Os bàrr, rinneadh Ptolemeus, mac
Abubuis, 'na cheannard, ann an còmhnard
Ierico, agus bha pailteas àirgid agus òir
aige;
12 Oir bu chliabhuinn do'n àrd-shagart e.
13 Uime sin, air do 'n chridhe aige a bhi
air a thogail suas, smuainich e an dùthaich
fhaotuinn dha fein, agus air an aobhar sin,
rùnaich e gu mealtach an aghaidh Shimoin
agus a chuid mhac chum an sgrios.
14 A nis bha Simon a' fiosrachadh nam
bailte a bha air an dùthaich, agus a' gabh-
ail cùraim gu 'm biodh iad ann an deagh
òrdugh; aig an àm sin, thàinig e fein a
nuas do Ierico, maille r' a dhithis mhac,
Mattatias agus Iudas, anns an t-seachdamh
bliadhna déug thar ochd fichead, anns an
aon mhiosa déug, ris an goirear Sabat;
15 Far an d' rinn mac Abubuis cùirm
mhòr dhoibh, an déigh dha gabhail rompa
gu meàlltach ann an dàingneach beag, d' am
b' àinm Docus, a thog e fein; gidheadh
bha daoine aige air am foluchadh an sin.
16 Uime sin an uair a dh' òl Simon agus
a chuid mhac gu mòr, dh' éirich Ptoleme
agus a dhaoine suas, agus ghlac iad an àr-
machd, agus léum iad air Simon anns an
t-seòmar-chuirme, agus mhàrbh siad e fein,
agus a dhithis mhac, agus cuid d' a sheirbh-
isich:
17 Anns an ni so rinn e ceilg mhòr, agus
dh' ioc e olc air son maith.
18 An sin sgriobh Ptoleme na nithe sin,
agus chuir e fios chum an righ, gu 'n cuir-
eadh e feachd da ionnsuidh 'ga chuideach-
adh, agus gu 'n tugadh esan suas da an
dùthaich agus na bailtean.
19 Chuir e muinntir eile mar an céudna
gu Gasara, a mhàrbhadh Eoin; agus chuir
e litrichean chum cheannardan nam mìltean
gu teachd d' a ionnsuidh, a chum gu 'n
tugadh e dhoibh airgiod, agus òr, agus
duaisean.
20 Agus chuir e muinntir eile a ghlacadh
Ierusaleim, agus béinn an teampuill.
21 A nis, ruith neach air thoiseach gu
Gasara, agus dh' innis e do Eoin gu 'n do
mhàrbhadh 'athair agus a bhràithrean,
agus (a deir e) tha Ptoleme air cur chum
thusa a mhàrbhadh mar an céudna.
22 An uair a chual e so, bha iongantas
mòr air: uime sin leag se a làmhan orrasan
a thàinig chum a mhilleadh, agus mhàrbh
se iad; oir bha fios aig gu 'n robh iad ag
iarraidh cur as da.
23 A thaobh a' chuid eile do ghniomhar-
aibh Eoin, agus a choganna, agus nan deagh
nithe a rinn e, agus togail nam ballachan a
chuir e suas, agus a dheanadais,
24 Féuch, tha na nithe sin air an sgriobh-
adh ann an eachdraidh a shagartachd, o 'n
àm 'san d' rinneadh e 'na àrd-shagart an
déigh athar fein.

# DARA
# LEABHAR NAM MACCABEACH.

## CAIB. I.

THA na bràithrean, na h-Iudhaich a ta
ann an Ierusalem, agus ann an tìr
Iudea, a' guidhe slàinte agus sìth do na
bràithribh na h-Iudhaich a ta air feadh na
h-Eiphit.
2 Gu robh Dia gràsmhor dhuibh, agus
gu'n cùimhnicheadh e a chùmhnant a rinn
e ri Abraham, Isaac, agus Iacob, a sheirbh-
isich dhìleas fein ;
3 Agus gu 'n tugadh e dhuibh gu léir
cridhe chum seirbhis a dheanamh dha,
agus chum a thoil fein a dheanamh, le
deagh mhisnich, agus le h-ìuntinn thoil-
ich ;
4 Agus gu 'm fosgaileadh e bhur cridh-
eachan 'na lagh agus 'na àitheantaibh, agus
gu 'n cuireadh e sìth d' ur n-ionnsuidh,
5 Agus gu 'n éisdeadh e ri 'r n-ùrnuigh-
ibh, agus gu 'm biodh e réidh ruibh, agus
nach tréigeadh e gu bràth sibh ann an àm
na trioblaid.
6 Agus a nis tha sinne an so a' guidhe air
bhur son.
7 Aig an àm anns an do rìoghaich Deme-
trius, anns an naothamh bliadhna thar
ochd fichead, sgriobh sinne na h-Iudhaich
d' ur n-ionnsuidh ann an searbhadas na
trioblaid a thàinig oirnn anns na bliadh-
naibh sin, o 'n àm 'san d' rinn Iason agus a
chuideachd ceannairc an aghaidh an fhear-
ainn naoimh agus na rìoghachd,
8 Agus an do loisg iad am for-dhorus,
agus an do dhòirt iad fuil neo-chiontach :
an sin rinn sinn ùrnuigh ris an Tighearna,
agus dh' éisdeadh ruinn : thug sinn mar an
céudna ìobairtean suas, agus min mhìne,
agus las sinn na lòchrain, agus chuir sinn
a mach an t-aran.
9 Agus féuchaibh a nis gu 'n gléidh sibh
féill nam pàilliun ann am mios Chasleu.
10 Anns an ochdamh bliadhna thar naoi
fichead, chuir an sluagh a bha ann an Ie-
rusalem, agus ann an Iudea, agus anns a'
chomhairle, agus Iudas, beannachd agus
fàilte gu Aristobulus, màighstir righ Pto-
lemeuis, a bha do shliochd nan sagart ùng-
ta, agus gu na h-Iudhaich a bha 'san
Eiphit :
11 A mhèud 'sgu 'n do shaor Dia sinne o
chunnartaibh mòra, tha sinn a' toirt dha
mòr-bhuidheachais, air duinn a bhi cogadh
an aghaidh righ.
12 Oir thilg se a mach iad a bha ri cog-
adh an taobh a stigh do 'n bhaile naomh.
13 Oir an uair a thàinig an ceannard do
Phersia, agus an àrmailt maille ris air
nach gabhadh a réir coslais buaidh a thoirt,
bha iad air an cur a dhìth ann an teampull
Nanea, le fòill nan sagart aig Nanea.
14 Oir thàinig Antiochus, mar gu 'm
biodh e chum a pòsadh, dh' ionnsuidh an
àite, agus na càirdean a bha maille ris,
chum àirgiod fhaotuinn ann an àinm tòch-
raidh.
15 An uair a leig sagartan Nanea so a
ris, agus an uair a chaidh e steach le cuid-
eachd bhig do chuairt an teampuill, dhùin
iad an teampull co luath 'sa thàinig An-
tiochus a stigh :
16 Agus a' fosgladh doruis uaignich air
a' mhullach, thilg iad clachan mar pheil-
eirean tàirneanaich, agus bhuail iad an
ceannard sios, ghearr iad 'nam bloighdibh
iad, thug iad na cinn diubh, agus thilg siad
iad da 'n ionnsuidh-san a bha air an taobh
a mach.
17 Beannaichte gu robh Dia 'sna h-uile
nithibh, a thug suas na daoine mi dhiadh-
aidh.
18 Uime sin, do bhrìgh gu 'm bheil sinn
a nis a' rùnachadh glanadh an teampuill a
chumail air a' chùigeamh là fichead do 'n
mhios Chasleu, chunnaic sinn freagarrach
e so a leagadh ris dhuibh-se, air chor 'sgu 'n
cumadh sibhse e mar an céudna, mar fhéill
nam pàilliun, agus an teine a thugadh
dhuinn an uair a thug Neemias ìobairt
suas, an déigh dha an teàmpull agus an
altair a thogail.
19 Oir an uair a thugadh ar n-aithriche
do Phersia, ghabh na sagartan a bha an
sin cràbhach teine na h-altarach gu h-
uaigneach, agus dh' fholluich siad e ann
an slochd gu 'n uisge, far an do ghléidh iad
tearuinte e, air chor is nach robh an t-àite
aithnichte do neach sam bith.
20 A nis an déigh mhòran bhliadhnaich-
ean, an uair bu toil le Dia, chuir Neemias,
air da a bhi air a chur a mach le righ
Phersia, a mach cuid do shliochd nan sag-

art chum an teine a dh' fholuich iad: ach
an uair a dh' innis iad duinn nach d'fhuair
iad teine, ach uisge tiugh;
21 An sin dh' àithn e dhoibh a tharruing
suas, agus a thabhairt leò; agus an uair a
leagadh na h-ìobairtean, dh' òrduich Nee-
mias do na sagartaibh, an t-uisge sin a
chrathadh air an fhiodh, agus air na nith-
ibh a leagadh air.
22 An uair a rinneadh so, agus a thàinig
an t-àm anns an do shòillsich a' ghrian, a
bha roimh sin air a folluchadh fo nèul, bha
teine mòr air a lasadh, chum 'sgu 'n robh
iongantas air gach duine.
23 Agus rinn na sagartan ùrnuigh an
uair a bha 'n ìobairt 'ga losgadh, a deiream,
araon na sagartan, agus a' chuid eile gu
léir, Ionatan a' tòiseachadh, agus càch a'
toirt freagairt da, mar a rinn Neemias.
24 Agus bha an ùrnuigh air an dòigh so;
O Thighearna, A Thighearna Dhé, Crùith-
ear nan uile nithe, a ta eagallach, agus
làidir, agus firinneach, agus tròcaireach,
agus an t-aon Righ gràsmhor,
25 An t-aon fhear-tabhairt nan uile nithe,
an t-aon fìrinneach, uile-chumhachdach,
agus siorruidh, a shaoras Israel o gach
trioblaid, agus a ròghnaich na h-aithriche,
agus a naomhaich iad;
26 Gabh an ìobairt air son sluaigh Israeil
uile, agus gléidh do chuid fein, agus naomh-
aich e.
27 Cruinnich r' a chéile iadsan a ta air an
sgapadh uainn, saor iadsan a ta deanamh
seirbhis am measg nan cinneach, seàll orra-
san air am bheil dìmeas 'ga dheanamh agus
a ta fuathaichte, agus dean aithnichte do
na cinnich gur tusa ar Dia-ne.
28 Dean peanas orra-san a ta 'gar sàruch-
adh, agus a ta le h-uabhar a' deanamh
dochainn oirnn.
29 Suidhich do phobull a rìs 'nad' ionad
naomh fein, mar a labhair Maois.
30 Agus shéinn na sagartan lùidhean
buidheachais.
31 A nis, an uair a loisgeadh an ìobairt,
dh' òrduich Neemias an t-uisge a dh' fhàg-
adh a bhi air a thaomadh air na clachaibh
mòra.
32 An uair a rinneadh so, thogadh lasair:
ach chuireadh as da leis an t-solus a shòill-
sich o 'n altair.
33 Uime sin an uair a bha chùis so air a
deanamh aithnichte, dh' ìnnseadh do righ
Phersia, gu 'm facas uisge anns an àite far
an d' fholluich na sagartan a ghìulaineadh
air falbh, an teine; agus gu 'n do ghlan
Neemias na h-ìobairtean leis;
34 An sin, rinn a righ an t-àite sin naomh,
air da a dhùnadh suas, an déigh dha a' chùis
a thoirt fanear.
35 Agus ghabh an righ iomadh tiodhlac,
agus bhuilich se iad orra-san bu mhiann
leis a thoileachadh.
36 Agus thug Neemias Naphtar mar
ainm air an ni so, 'se sin ri ràdh, Glanadh;
ach tha mòran dhaoine a' toirt Nephi mar
ainm air.

## CAIB. II.

THA e mar an céudna air fhaotuinn
anns an sgrìobhannaibh, gu 'n d' òrd-
uich Ieremi am fàidh dhoibh-san a ghiùl-
aineadh air falbh iad a ghabhail do 'n teine,
mar a chuireadh an céill:
2 Agus mar a thug am fàidh, an déigh
an lagh a thoirt doibh, earail doibh gu 'n
àitheantan an Tighearna a dhi-chuimh-
neachadh, agus gu 'n iad a thuiteam a 'm
mearachd 'nan ìnntinnibh fein, an uair a
chìth iad iomhaighean àirgid agus òir,
maille ri 'n òirdheirceas.
3 Agus le briathraibh eile a leithid sin
dh' earailich se iad, chum nach teicheadh an
lagh o 'n cridheachaibh.
4 Bha e mar an céudna anns an aon
sgriobhadh, gu 'n d' òrduich am fàidh, air
da rabhadh fhaotuinn o Dhia, am pàilliun
agus an àirc a dhol maille ris, au uair a
rachadh e a mach do 'n bhéinn, far an do
streap Maois suas, agus am fac e òighreachd
Dhé.
5 Agus an uair a thàinig Ieremi air adh-
airt, fhuair e uadha fhosgailte, far an do
chuir e am pàilliun, agus an àirc, agus
altair na tùise, agus le so dhùin e an dorus.
6 Agus thàinig cuid diùbhsan a lean e
chum an t-slighe a chomharrachadh a
mach, ach cha b' urrainn doibh a faot-
uinn.
7 An uair a mhothuich Ieremi so, chron-
aich se iad, ag ràdh, A thaobh an àite sin,
bithidh e neo-aithnichte gus an tig an t-
àm anns an cruinnich Dia a rìs a phobull
fein r' a chéile, agus gus an gabh e riu ann
an tròcair.
8 An sin nochdaidh an Tighearna dhoibh
na nithe sin, agus nochdar glòir an Tigh-
earna, agus mar an céudna an nèul, mar a
nochdadh e fo Mhaois, agus mar a bha an
uair a dh' iarr Solamh gu 'm biodh an t-àit
gu h-urramach air a naomhachadh.
9 Chuireadh mar an céudna an céill, gu 'n
do thàirg esan, air da a bhi glice, ìobairt a'
choisrigidh, agus criochnachaidh an teamp-
uill.
10 Agus mar a bha an uair a rinn Maois
ùrnuigh ris an Tighearna, thàinig an teine
a nuas o nèamh, agus loisg e na h-ìobairt-
ean; eadhon mar so rinn Solamh ùrnuigh
mar an céudna, agus thàinig an teine a
nuas o nèamh, agus chnàmh e na h-ìobairt-
ean-loisgte.
11 Agus thubhairt Maois, Do bhrìgh

nach robh an ìobairt-peacaidh gu bhi air a
h-itheadh, loisgeadh i.
12 Mar so choimhead Solamh na h-ochd
làithean sin.
13 Bha na nithe sin mar an céudna air
an aithris ann an sgriobhannaibh agus ann
an eachdraidh Neemiais; agus cia mar a
chruinnich esan, a' suidheachadh àite-leabh-
raichean, uile ghniomhara nan righrean r' a
chéile, agus nam fàidh, agus Dhaibhidh,
agus litrichean nan righrean a thaobh nan
tiodhlac naomha.
14 Air an dòigh so mar an céudna
chruinnich Iudas r' a chéile na nithe sin
uile a chailleadh trid a' chogaidh a bha ag-
ainn, agus tha iad againn maille ruinn.
15 Uime sin ma tha féum agaibh orra,
cuiribh cuideigin 'gan tabhairt d' ur n-
ionnsuidh.
16 Do bhrìgh gu 'm bheil dùil againn
uime sin ris a' ghlanadh a choimhead,
sgriobh sinn d' ur n-ionnsuidh-sa, agus ni
sibh gu maith ma ghléidheas sibh na làith-
ean céudna.
17 Tha dòchas againn, mar an céudna,
gu 'n nochd an Dia, an shaor a shluagh
fein uile, agus a thug òigreachd dhoibh
uile, agus an rioghachd, agus an t-sagart-
achd, agus an t-ionad-naomh,
18 Mar a gheàll e 'san lagh, gu h-aith-
ghearr tròcair d' ar taobh, agus gu 'n
cruinnich e sinn r' a chéile, as gach tìr fo
nèamh, dh' ionnsuidh an ionaid-naoimh:
oir shaor e sinn a' trioblaidibh mòra, agus
rinn se an t-àite glan.
19 A nis a thaobh Iudais Mhaccabeuis,
agus a bhraithre, agus glanaidh an teampuill
mhòra, agus coisrigidh na h-altarach,
20 Agus nan coganna an aghaidh An-
tiochuis Epiphaneis, agus Eupatoir a mhic,
21 Agus nan comhar follaiseach a thàinig
o nèamh d' an ionnsuidh-san a ghiùlan iad
fein gu fearail chum an urraim fein air
son a' chreidimh Iudhaich; air chor, air
doibh a bhi beag ann an àireamh, thug iad
buaidh air an dùthaich air fad, agus ruaig
iad air falbh muinntir fhiadhaich ro lion-
mhor,
22 Agus thug iad air ais a rìs an teàm-
pull, iomraideach thar an t-saoghal gu léir,
agus shaor iad am baile, agus dhìon iad na
laghanna a bha 'g aomadh sios, air do 'n
Tighearn a bhi gràsmhor dhoibh leis gach
deagh ghean:
23 Air do na nithibh sin uile, a deiream,
a bhi air an leagadh ris le Iason o Chirene
ann an cuig leabhraichibh, ni sinne dichioll
air an tabhairt gu goirid ann an aon
leabhar.
24 Oir an uair a bheirear fancar an àir-
eamh neo-chriochnach, agus an duilich-
eadas a gheibh iadsan a ta 'miannachadh
seàlltuinn a stigh anns na nithibh a ta air
an aithris anns an eachdraidh, a thaobh
atharrachaidh gach ni a ta ann,
25 Bha sinn cùramach, a chum gu 'm
faigh iadsan a léughas toilinntinn, agus a
chum gu 'm faigh iadsan socair a ta 'g iar-
raidh nithe a chumail air cùimhne, agus
gu 'm faigh na h-uile buannachd dh' ionn-
suidh an tig e 'nan làmhaibh.
26 Uime sin dhuinne, a ghabh oirnn fein
an obair shearbh so ann a bhi 'giorrachadh,
cha robh an gnothuch socaireach, ach 'na
cùis fallais agus fairidh;
27 Eadhon mar nach 'eil an gnothuch
socaireach dhàsan a ta 'deasachadh cùirme,
agus ag iarraidh buannachd sluaigh eile;
gidheadh chum toilinntinn a thoirt do
mhòran, gabhaidh sinn gu toileach os
làimh an t-saothair mhòir so;
28 A' fàgail do 'n ùghdar mìn-làimh-
seachaidh gach cùis, agus a' deanamh dìch-
ill chum riaghailtean a' ghiorrachaidh a
leantuinn.
29 Oir mar a dh' fhéumas cùram a bhi
air priomh fhear-togail tighe ùra a thaobh
an aitreibh gu léir; ach an tì a ghabhas os
làimh a chur ann an òrdugh, agus a dhean-
amh sgiamhach, féumaidh e nithe freagar-
rach fhaotuinn a mach chum maise a chur
air; tha e eadhon mar so tha dùil agam
maille ruinne.
30 Buinidh e do chéud ùghdar na h-
eachdraidh, seasamh air gach pùing, dol
thairis air nithibh gu farsuing, agus a bhi
cùramach ann an nithibh sònraichte:
31 Ach ann a bhi gnàthachadh giorraid,
agus an a bhi 'seachnadh mòrain saoith-
reach air an obair, bheirear an comas dàsan
a nì an lughdachadh.
32 An so ma ta tòisichidh sinn air an
sgéul: le bhi 'co'-chur a mhàin so ris na
chaidh a ràdh, gur amaideach an ni a bhi
'deanamh roimh-ràdh fada, agus a bhi
goirid leis an sgéul fein.

## CAIB. III.

A NIS an uair a bha am baile naomh
air àiteachadh leis gach suaimhneas,
agus a bha na laghanna air an coimhead
gu ro mhaith, a thaobh diadhachd Oniais
an t-àrd-shagairt, agus 'fhuath-san do ain-
gidheachd,
2 Thàinig e gu crìch gu 'n robh eadhon
na righre fein a' toirt urraim do 'n àite,
agus ag àrdachadh an teàmpuill le 'n tiodh-
lacaibh a 's fearr;
3 A mheud 'sgu 'n d' ioc Seleucus righ
na h-Asia, as na h-ionmhasaibh aige fein,
gach uile chosdas a bhuineas do sheirbhis
nan iobairt.
4 Ach thuit Simon àraidh, do thréubh
Bheniamin, a rinneadh 'na uachdaran air an

teàmpull, a mach ann an àimhréite ris an
àrd-shagart a thaobh éas-òrduigh anns a'
bhaile.
5 Agus an uair-nach b' urrainn e buaidh
a thoirt air Onias, thug se e gu Apollonius
mac Thraseais, a bha an sin 'na uachdaran
air Celosiria agus Phenice,
6 Agus dh' innis e dha gu 'n robh an t-
ionmhas ann an Ierusalem gu h-iomlan
làn do shuimibh àirgid, air chor 'sgu 'n
robh mòr mhèud na sàibhreis aca, nach
buineadh do chùnntas nan ìobairt, do-chur
an céill, agus gu 'n robh e comusach a
thabhairt air fad chum làimh an righ.
7 A nis, an uair a thàinig Apollonius
chum an righ, agus a nochd e dha cuid
do 'n àirgiod mu'n deachaidh ìnnseadh dha,
thagh an righ a mach Heliodorus am fear-
ionmhais aige fein, agus chuir se e le àith-
ne a thoirt an àirgid a dh' àinmicheadh d' a
ionnsuidh.
8 O sin a mach chaidh Heliodorus air a
thuras, nam b' fhior a dh' amharc bhailte
Chelosiria agus Phenice, ach gu 'n teagamh
a dheanamh toil' an righ.
9 Agus an uair a thàinig e do Ierusalem,
agus ghabhadh gu sìobhalta ris le àrd-
shagart a' bhaile, chuir se an céill da am
fiosrachadh a fhuaradh mu 'n àirgiod, agus
leig e ris car son a thàinig e, agus dh'fheòr-
aich e an robh na nithe gu 'n teagamh mar
sin.
10 An sin dh' innis an t-àrd-shagart dha
gu 'n robh a leithid do dh' àirgiod air a
thasgadh suas mar chuideachadh do bhan-
traichibh agus do chloinn gu 'n athair;
11 Agus gu 'm buineadh cuid dheth do
Hircanus, mac Thobiais, duine aig am bheil
urram mòr, agus cha 'n ann mar a chuir
Simon aingidh sin gu mearachdach an céill:
'si 'n t-sùim aige air fad ceithir chéud tàl-
ann àirgid, agus da chéud òir;
12 Agus gu 'n robh e gu h-iomlan éu-
comusach gu 'n deantadh a leithid do dh'
éucoraibh orra, a thug thairis e do naomh-
achd an àite, agus do mhòrachd agus do
naomhachd neo-thruaillidh an teàmpuill,
dhe 'm bheil meas thairis air an t-saoghal
uile.
13 Ach thubhairt Heliodorus, a thaobh
àithne an righ a thugadh dha, Gu 'm féum
e a bhi air a thoirt air gach uile chor, chum
ionmhais an righ.
14 Uime sin air an là a shònraich e chaidh
e steach chum an gnothuch a chur ann an
òrdugh: air an aobhar sin cha bu bheag
am bròn a bha air feadh a' bhaile gu léir.
15 Ach ghlaodh na sagartan,'gan tilgeadh
fein sios an làthair na h-altarach ann an
trusgannaibh nan sagart, ri nèamh airsan
a rinn lagh a thaobh nithe a thugadh
seachad gu bhi air an gleidheadh, gu 'm
biodh iad air an cumail gu tèaruinte air an
sonsan a thug seachad iad gu bhi air an
gleidheadh.
16 An sin ge b' e a shealladh air an àrd-
shagart a 'n clàr an éudainn, leònadh e a
chridhe: oir chuir a ghnùis, agus athar-
rachadh a dhreach, an céill an t-àmhghar
ìnntinn aige a stigh.
17 Oir bha an duine mar so air a chuairt-
eachadh le h-eagal agus le h-uamhann a'
chuirp, gu 'n robh e follaiseach dhoibhsan
a sheàll air, ciod an t-àmhghar a bha aige a
nis 'na chridhe.
18 Bhrùchd cuid eile a mach as an tigh-
ibh fein chum an aslachaidh choitchinn, do
bhrìgh gu 'n robh an t-àit gu bhi, a réir
coslais, fo dhìmeas.
19 Agus bha na boirionnaich, ceangailte
le sac-éudach fo 'n uchdaibh, lionmhor air
na sràidibh, agus ruith na h-òighean, a
ghléidheadh a stigh, cuid diubh chum nan
geatan, agus cuid chum nam ballachan,
agus sheàll cuid eile a mach air na h-uin-
eagaibh.
20 Agus rinn iad uile aslachadh, a' togail
an làmhan gu nèamh.
21 An sin chuireadh e mulad air duine a
bhi 'faicinn tuiteim an t-sluaigh mhòir do
gach gnè, agus eagail an àrd-shagairt, air
bhi dha gu mòr air a chlaoidh.
22 An sin ghàirm iad air an Tighearna
Uile-chumhachdach, chum gu 'n gléidheadh
e cìnnteach agus tearuinte na nithe a thais-
geadh suas, air an sonsan a thaisg iad.
23 Gidheadh rinn Heliodorus an ni sin a
shònraicheadh.
24 A nis an uair a bha e fein an sin a
làthair le a fhreiceadain mu 'n ionmhas,
thug Tighearna nan spiorad, agus Prionnsa
gach uile chumhachd, air tàibhse mòr éir-
idh, air chor a 's gu 'n robh iongantas orra-
san uile a ghabh orra fein teachd a stigh
maille ris, ri cumhachd Dhé, agus dh'
fhannaich iad, agus bha iad fo eagal mòr.
25 Oir thàinig a làthair 'nam fianuis each
le marcaich uamhasach air, agus air a
sgendachadh le còmhdachadh a bha ro
àillidh, agus ruith e gu fiadhaich, agus
bhuail e Heliodorus le' chasaibh - toisich,
agus a réir coslais bha aige-san a shuidh
air an each fasair iomlan do 'n òr.
26 Os bàrr, chùnncas dithis òganach eile
air thoiseach air, comharraichte air son
neirt, barraichte ann am maise, agus sgiamh-
ach ann an éididh, a sheas a 'm fagus da
air gach taobh, agus a bha 'ga sgiùrsadh
gu 'n lasachadh, agus a bhuail e le h-iom-
adh buille searbh.
27 Agus thuit Heliodorus gu grad chum
an làr, agus chuairticheadh e le dòrchadas
mòr: ach thog iadsan a bha maille ris suas
e, agus chàraich iad air seid e.

28 Mar so, ghiùlan iad esan a mach, a
thàinig o cheann ghoirid le cuideachd
mhòir, agus leis an fhreiceadan aige uile,
chum ionaid an ionmhais sin, air da a bhi
mi-chomasach air e fein a chuideachadh le
àrmachd fein; agus dh' aidich iad gu foll-
aiseach cumhachd Dhé;
29 Oir leagadh esan sios le làimh Dhé,
agus luidh e gu 'n chàinnte as éugais uile
dhòchais na beatha.
30 Ach mhol iad an Tighearna, a chuir
air mhodh miorbhuileach urram air ionad
fein: oir lionadh an teàmpull le subhachas
agus le h-aoibhneas, a bha beagan roimh
sin làn eagail agus trioblaid, an uair a
nochd an Tighearna Uile-chumhachdach e
fein.
31 An sin air bàll ghuidh cuid do chàird-
ibh Heliodoruis air Onias, gu 'n gairmeadh
e air an Ti a 's Airde a' bheatha fein a
thoirt da, a bha 'na luidh deas chum an deò
a thoirt suas.
32 Mar so thug an t-àrd-shagart suas
ìobairt air son slàinte an duine, air eagal
nach tuigeadh an righ gu'n do ghnàthaich-
eadh fòill leis na h-Iudhaich a thaobh He-
liodoruis.
33 A nis, an uair a bha 'n t-àrd-shagart
a' deanamh réite, thàinig na h-òganaich
chéudna a làthair, anns an sgeudachadh
chéudna, agus sheas iad ri taobh Heliodo-
ruis, ag ràdh, Tabhair mòr bhuidheachas
do Onias an t-àrd-shagart, a' mhèud air a
sgàth-san 'sgu 'n do dheònaich an Tigh-
earna do bheatha dhuit:
34 Agus do bhrìgh gu 'm bheil thu air
do sgìursadh o nèamh, cuir an céill do na
h-uile dhaoinibh cumhachd mòr Dhé.
Agus an uair a labhair iad na briathra so,
cha 'n fhacas iad ni 's mò.
35 Mar so phìll Heliodorus le' fheachd
fein chum an rìgh, an déigh dha ìobairt a
thoirt suas do 'n Tighearna, agus bòidean
mòra a dheanamh dhàsan a theasairg a
bheatha, agus fàilt a chur air Onias.
36 An sin thug e fianuis do na h-uile
dhaoinibh air oibribh an Dé mhòra, a
chunnaic e le shùilibh.
37 Agus an uair a chuir an righ a' cheist
air Heliodorus, co a bhiodh 'na dhuine
freagarrach gu bhi air a chur aon uair
fathast gu Ierusalem, thubhairt e,
38 Ma tha nàmhaid no brathadair sam
bith agad, cuir an so e, gus am faigh thu e
gu maith air a sgìursadh, ma théid e as le'
bheatha: oir anns an àite sin, gu 'n teag-
amh, tha cumhachd àraidh Dhé.
39 Oir tha a shùil aige-san a ta chòmh-
nuidh air nèamh air an àite sin, agus tha e
'ga dhìonadh; agus buailidh agus millidh
e iadsan a thig chum dochann a dheanamh
air.
40 Agus air an dòigh so dh' éirich do na
nithibh a thaobh Heliodoruis, agus cumail
an ionmhais.

## CAIB. IV.

THA 'N Simon so a nis, mu 'n do labh-
air sinn a roimhe, air da a bhi 'na
mhealltair a thaobh an àirgid, agus a thaobh
a dhùcha, a' càineadh Oniais, mar gu 'm
biodh e air eagal a chur air Heliodorus,
agus air deanamh nan truaighean sin.
2 Mar so bha a dhànadas aige brathadair
a thoirt mar àinm air, a thòill gu maith
o 'n bhaile, agus aig an robh meas air a
chinneach fein, agus a bha co éudmhor mu
na laghannaibh.
3 Ach an uair a chaidh am fuath aca co
fada, 'sgu 'n d' rinneadh mòrtaidhean le h-
aon do chuideachd Shimoin,
4 Onias, a' faicinn cunnairt na h-àimh-
reite so, agus gu 'n robh Apollonius mar
uachdaran Chelosiria agus Phenice fo
fhéirg, agus gu 'n do mhèudaich e droch-
rùn Shimoin,
5 Chaidh e chum an rìgh, cha 'n ann mar
fhear-casaid air a luchd-dùcha, ach ag iar-
raidh maith nan uile, araon follaiseach agus
uaigneach:
6 Oir chunnaic e gu 'n robh e éu-comus-
ach gu 'm maireadh an dùthaich sàmhach,
agus gu 'n sguireadh Simon dheth' amaid-
eachd fein, mar sealladh an righ ris a'
ghnothuch.
7 Ach an déigh bàis Sheleucuis, an uair
a ghlac Antiochus, d' am b' àinm Epiphanes
an rioghachd, rinn Iason brathair Oniais
gu diomhair strìth gu bhi 'na àrd-shag-
art,
8 A' gealltuinn do 'n righ, trid eadar-
ghuidhe, tri chéud agus tri fichead tàlann
àirgid, agus a' ionmhas eile ceithir fichead
tàlann:
9 A thuilleadh air so, gheall e céud gu
leth eile a chur gu taobh, n' am faigheadh
e cead àite a chur suas da air son cleach-
daidh, agus air son an òigridh àruchadh
suas a réir dhòighean nan cìnneach, agus
iadsan o Ierusalem a sgriobhadh sios fo 'n
àinm Antiochiaich.
10 An uair a cheadaich an righ so, agus
an uair a fhuair se an riaghailt 'na làimh,
thug se o 'n uair sin a chinneach fein gu
cleachd nan Gréugach.
11 Agus thug se air falbh na sochairean
rioghail a cheaduicheadh le deagh-ghean
àraidh do na h-Iudhaich, trid Eoin athar
Eupolemuis, a chaidh mar theachdair do 'n
Roimh air son càirdeis agus cuideachaidh;
agus a' tilgeadh sios nan uachdaranachd a
bha a réir an lagha, thug e cleachdanna
nuadh a stigh an aghaidh an lagha:
12 Oir thog e gu deònach àite-cleachd-

aidh fo 'n dàingneach fein, agus thug e na
priomh òganaich fo smachd fein, agus thug
se orra bioraid a chaitheadh.
13 A nis air an dòigh so bha àirde
nan cleachd Ghréugach, agus mèudachadh
dhòighean nan cinneach, trid mi-dhiadh-
achd mhòir Iasoin, an trùaghan aingidh
sin, nach 'eil 'na àrd-shagart idir,
14 Air chor 'snach robh misneach sam
bith aig na sagartaibh seirbhis a dheanamh
tuilleadh aig an altair; ach a' dheanamh
tàir air an teampull, agus a' dearmad nan
ìobairt, rinn iad cabhag chum co'-roinn a
bhi aca do 'n chomas neo-laghail ann an
ionad a' chleachdaidh, an déigh do chluich
Nan leac-peilisdeir an gàirm a mach;
15 Gu 'n a bhi 'suidheachadh a réir nan
urram aig an aithrichibh, ach aig an robh
an tlachd a 's mò ann an glòir nan Gréug-
ach.
16 A thaobh nan nithe so thàinig truaigh
ghoirt orra: oir bha iadsan aca mar nàimh-
dean agus mar luchd-dioghaltais, do 'n do
lean iad an cleachdanna co dùrachdach,
agus ris an do mhiannaich iad a bhi cos-
mhuil anns na h-uile nithibh.
17 Oir cha 'n ni faoin e a bhi 'deanamh
gu h-olc an aghaidh nan lagh aig Dia:
ach leigidh an t-àm ri teachd na nithe sin
a ris.
18 A nis, an uair a bha a' chluich a bha
air a cleachdadh gach cuigeamh bliadhna
air a cumail aig Tirus, air do 'n righ a bhi
'làthair,
19 Chuir an Iason gràineil so teachdair-
ean àraidh o Ierusalem, a bha 'nan An-
tiochiaich, a ghiùlan tri chéud darcon àir-
gid dh' ionnsuidh ìobairt Herculeis, nì nach
do mheas iadsan a ghiùlan e freagarrach a
bhuileachadh air an ìobairt, a chionn nach
robh e goireasach, ach gu bhi air a ghléidh-
eadh air son cosdais eile.
20 Bha 'n t-àirgiod so uime sin, a thaobh
an ti a chuir e, air a shonrachadh air son
ìobairt Herculeis; ach da 'n taobhsan a
ghiùlan e, chuireadh gu féum e ann an
togail ràmh-longa.
21 A nis, an uair a chuireadh Apollonius,
mac Mhenestheuis, do 'n Eiphit d' ionn-
suidh crùnaidh Ptolemeuis Philometoir,
rinn Antiochus, a' tuigsinn nach robh e
ann an deagh rùn a thaobh a chùisean,
ullachadh air son a thearuinteachd fein:
uime sin, thàinig e gu Ioppe, agus a' sin
gu Ierusalem;
22 Far an do ghabhadh ris gu h-urram-
ach le Iason, agus leis a' bhaile, agus an
tugadh a stigh e le léus-sholus, agus le h-
iolach mòr: agus chaidh e uime sin an
déigh sin leis an fheachd aige gu Phenice.
23 Tri bliadhna an déigh sin chuir Iason
Menelaus, bràthair Shimoin a dh' ainmich-
eadh, a ghiùlan an àirgid dh' ionnsuidh an
righ, agus a chur nithe féumail àraidh 'na
chùimhne.
24 Ach air dàsan a bhi air a thoirt a 'm
fianuis an righ, an uair a mhol se e air son
fòillseachaidh ghlòrmhoir a chumhachd,
fhuair e an t-sagartachd dha fein, a' tairg-
seadh tri chéud tàlann airgid a thuilleadh
air Iason.
25 Mar so thàinig e le òrdugh an righ,
gu 'n ni sam bith a thòirt leis airidh air an
t-sagartachd, ach aig an robh boile an-
tighearna an-iochdmhoir, agus gairge uile-
bheiste.
26 An sin bha Iason, a chladhaich fo a
bhràthair fein, air da a bhi air a chladh-
achadh fodha le neach eile, air a cho'-éig-
neachadh gu teicheadh gu dùthaich nan
Ammonach.
27 Mar so fhuair Menelaus an uachdar-
anachd: ach a thaobh an àirgid a ghèall e
do 'n righ, cha do ghabh e òrdugh ceart air
a shon, do bhrigh gu 'n robh féum aig
Sostratus riaghlair a' chaisteil air:
28 Oir dàsan bhuineadh tional nan cìs.
Uime sin ghairmeadh iad le chéile an làth-
air an righ.
29 A nis dh' fhàg Menelaus a' bhràthair
fein Lisimacus 'na àite fein anns an t-sag-
artachd; agus dh' fhàg Sostratus, Crates,
a bha 'na uachdaran air na Cipriaich.
30 An uair a bha na nithe sin dol air an
aghaidh, rinn muinntir Tharsuis agus Mhal-
luis ceannairc, do bhrìgh gu 'n tugtadh
iad do choimh-leabach an righ, d' am b'
àinm Antiochis.
31 An sin thàinig an righ le mòr chabh-
aig a chiùineachadh chùisean, air da An-
dronicus, duine ann an ùghdarras, fhàgail,
mar fhear-ionaid dha fein.
32 A nis, air da àm iomchuidh fhaotuinn,
ghoid Menelaus soithichean àraidh òir a
mach as an teampull, agus thug e cuid
diubh do Andronicus, agus reic e cuid eile
ann an Tirus, agus anns na bailtibh mu 'n
cuairt.
33 An uair a fhuair Onias dearbhadh air
so, chronaich se e, agus thug se e fein as
dh' ionnsuidh naomh - ionaid aig Daphne,
a 'm fochair Antiochia.
34 Uime sin, air do Mhenelaus Andron-
icus a thoirt gu taobh, ghuidh se air Onias
fhaotuinn 'na làmhaibh; air da a bhi air a
chomhairleachadh mar so, agus air da
teachd gu Onias ann am fòill, thug e dha
a làmh dheas le mionnaibh; agus ged a
bhiodh e fo amharus d' a thaobh, gidheadh
cho'-éignich se e chum teachd a mach as an
ionad-naomh; agus air bàll dhruid e suas
e gu 'n suim sam bith do cheartas.
35 Air son an aobhair so bha, cha 'n iad
na h-Iudhaich a mhàin, ach mar an céudna

iomadh cinneach eile, fo dhiomb mòr, agus
fo dhorrain anabarrach air son mòrtaidh
éucoraich an duine sin.
36 Agus an uair a thàinig an righ a rìs o
na h-ionadaibh mu 'n cuairt do Chilicia,
rinn na h-Iudhaich a bha 'sa bhaile, agus
mar an céudna cuid àraidh do na Gréug-
aich a bha fo uamhas air son a' ghiomh,
gearan, do bhrìgh gu 'n do mhàrbhadh
Onias gu 'n aobhar.
37 Uime sin bha Antiochus brònach 'na
chridhe, agus air a ghluasad gu truas, agus
ghuil e, a thaobh caith-beatha mhacanta
agus shuairce an duine sin a bha màrbh.
38 Agus air da a bhi 'lasadh le féirg, thug
se air bàll purpur Andronicuis air falbh,
agus réub e dheth' éudach, agus 'ga threòr-
achadh troimh a' bhaile air fad dh' ionn-
suidh a' cheairt àite sin far an d' rinn e
aingidheachd an aghaidh Oniais, an sin
mhàrbh e am mòrtair mallaichte. Mar so
dh' ath-dhiol au Tighearn a pheanas da,
mar a thoill e.
39 A nis, an uair a rinneadh iomadh
naomh - ghadachd anns a' bhaile le Lisi-
macus le aontachadh Mhenelauis, agus an
uair a sgaoileadh iomradh m' a thimchioll
a mach, chruinnich am mòr-shluagh iad
fein r' a chéile an aghaidh Lisimacuis, air
do mhòran shoìthichean òir a bhi cheana
air an giulan air falbh.
40 Air do 'n chùis a bhi mar so dh' éirich
an sluagh cumanta, agus air doibh a bhi
air an lionadh le corruich, chuir Lisimacus
mu thri mìle fear fo àrmachd, agus thòisich
e an toiseach air ain-neart a dheanamh;
bha fear Auranus 'na cheannard, duine a
bha fad air adhairt ann am bliadhnaichibh,
agus cha lugha na sin ann an amaideachd.
41 Air doibhsan an sin dìchioll Lisima-
cuis a thoirt fanear, ghlac cuid aca clachan,
cuid eile slacain, agus cuid a' gabhail dòr-
laichean duslaich, eadhon nan nithe a' b'
fhaigse dhoibh, thilg iad uile còmhladh iad
air Lisimacus, agus orrasan a dh' éirich nan
aghaidh.
42 Mar so leònadh mòran diubh, agus
bhuail iad cuid diubh gu làr, agus thug iad
orra teicheadh gu léir: ach a thaobh fir-
réubainn na h-eaglaise e fein, mhàrbh iad
ri taobh an ionmhais e.
43 A thaobh nan nithe sin uime sin chuir-
eadh casaid an aghaidh Mhenelauis.
44 A nis, an uair a thàinig an righ gu
Tirus, thagair triùir dhaoine a chuireadh
o 'n chomhairle a' chùis air a bhéulaobh:
45 Ach air do Mhenelaus a bhi a nis air
a dhìteadh, ghealI e gu 'n tugadh e mòran
àirgid do Ptoleme, mac Dhorimeneis, n' an
ciùinicheadh e an righ d' a thaobh.
46 Air do 'n chùis a bhi mar so, thug
Ptoleme an righ a thaobh gu seòmar
àraidh, mar gu 'm b' ann a ghabhail an
àile, agus thug se e gu caochladh ìnn-
tinn:
47 A mhèud 'sgu 'n tug e saorsa da Mhe-
nelaus o na casaidibh, ged bha e, dh' ain-
deoin air sin, 'na aobhar do 'n truaigh gu
léir: agus dhìt e gu bàs na daoine bochda
sin, a bhiodh air am meas neo-chiontach,
nam biodh iad air an cùis fein a leagadh
ris, eadhon, a 'm fianuis nan Scitianach.
48 Mar so dh' fhuiling iadsan peanas neo-
dhligheach gu luath, a lean a' chùis air son
a' bhaile, agus air son an t-sluaigh, agus
air son nan soithichean naomha.
49 Uime sin thug muinntir Thiruis fan-
ear, gu 'n robh iad gu h-urramach air an
àdhlacadh, air doibh a bhi air an gluasad
le fuath a thaobh a' ghniomh aingidh sin.
50 Agus mar so, tre shànnt n' am muinn-
tir a bha ann an cumhachd, dh' fhan Me-
nelaus fathasd ann an ùghdarras, a' fàs ann
am mi-rùn, agus 'na dhion fhear-brathaidh
do mhuinntir a' bhaile.

## CAIB. V.

MU 'N àm chéudna dh' ullaich Antiocus
air son an dara cuan-thuras aige do
'n Eiphit:
2 Agus an sin thàinig e gu crìch, gu 'm
facas air feadh a' bhaile uile, rè ach beag
ùine dha fhichead là, marc-shluagh a' ruith
anns an adhair, ann an éudach òir, agus air
an àrmadh le sleaghannaibh, mar bhuidh-
eann shaighdear,
3 Agus cuideachdan-each ann an òrdugh
catha, a' coinneachadh agus a' ruith an agh-
aidh a' chéile, le crathadh lànn, agus lìon-
mhorachd ghath, agus le tarruing chlàidh-
ean, agus le tilgeadh shàighdean, agus le
bòisge nithe greadhnach òir, agus leis gach
uile ghnè acfhuinn.
4 Uime sin ghuidh gach duine gu 'n tionn-
daidheadh an sealladh sin chum maith.
5 A nis, an uair a chaidh iomradh meall-
tach a mach, gu 'n robh Antiocus màrbh,
ghabh Iason mar a 's lugha mìle fear, agus
thug e gu grad ionnsuidh air a' bhaile;
agus air doibhsan a bha air na ballachaibh
a bhi air an cur air an ais, agus air do 'n
bhaile a bhi air a ghlacadh, theich Mene-
laus dh' ionnsuidh a' chaisteil:
6 Ach mhàrbh Iason muinntir a bhaile
fein gu 'n tròcair, gu 'n a bhi smuaineach-
adh gu 'm biodh e 'na là ro mhi-shona
dhàsan, an là fhaotuinn orra - san d' a
chinneach fein; ach a' smuaineachadh gu
'n robh iadsan air an tug e buaidh 'nan
nàimhdean dha, agus ni h-iad a luchd-
dùcha fein.
7 Gidheadh, air son so uile cha d' fhuair
e an uachdaranachd, ach aig an deireadh
fhuair e masladh mar dhuais air son a

cheannairc, agus theich e a ris do dhùthaich nan Ammonach.
8 Aig a' chrìch uime sin cha robh aige
ach dìoladh mi-shona, air da a bhi air a
chasaid an làthair Aretais righ nan Arabach, a' teicheadh o bhaile gu baile, air a
ruagadh leis na h-uile dhaoinibh, air
'fhuathachadh mar fhear-treigsinn nan
lagh, agus air a mheas mar ghràineileachd
air bhi dha 'na nàmhaid follaiseach d' a
dhùthaich agus d' a luchd-dùcha fein,
thilgeadh a mach e do 'n Eiphit.
9 Mar so bhàsaich esan ann an tìr choimhich, a dh' fhògair mòran as an dùthaich
fein, a' teicheadh dh' ionnsuidh nan Lacedemonach, agus a' smuaineachadh gu 'm
faigheadh e cuideachadh an sin air sgàth a
chinnich fein:
10 Agus esan a thilg a mach mòran gu'n
àdhlacadh, cha robh a h-aon aige gu caoidh
a dheanamh air a shon, no àdhlac sòlaimte
idir, no àit-adhlaic maille r' a aithrichibh.
11 A nis, an uair a thàinig an ni so a
rinneadh gu cluas an righ, shaoil e gu 'n d'
rinn Iudea ceannairc: uime sin air dha dol
a mach as an Eiphit le h-inntinn ro ghàrg,
ghlac e am baile le neart àirm,
12 Agus dh' àithn e d' a luchd-cogaidh
gu 'n neach a chaomhnadh ris an tachradh
iad, agus iadsan a chur gu bàs a dhìreadh
air na tighibh.
13 Mar so bha màrbhadh air sean 'sair
òg, a' cur as do na fearaibh, na mnàithibh,
agus do 'n chloinn, a' cur òighean agus nan
leanaban a dhìth.
14 Agus sgriosadh an taobh a stigh do
thri làithean iomlan, ceithir fichead mìle,
dhe 'n do mhàrbhadh da fhichead mìle 'sa
chòmh-strìth; agus cha bu lugha a reiceadh no mhàrbhadh.
15 Gidheadh cha robh e riaraichte le so,
ach bha a dhànadas aige dol a stigh do 'n
teàmpull a 's ro naoimhe 'san t-saoghal
uile; air do Mhenelaus, fear-tréigsinn sin
nan lagh, agus a dhùcha fein, a bhi aige
mar iùl:
16 Agus a' glacadh nan soithichean
naomha le làmhaibh truaillidh, agus le
làmhaibh mi-naomha a' slaodadh sios nan
nithe a bha air an coisrigeadh le righribh
air son mèudachaidh, agus glòire, agus
urraim an àite, agus 'gan tabhairt air
falbh.
17 Agus bha Antiocus co àrdanach 'na
ìnntinn, 'snach do smuainich e gu 'n robh
an Tighearn ann am féirge rè tamuill air
son pheacanna na muinntir a bha a chòmhnuidh 'sa bhaile, agus uime sin cha robh a
shùil air an àite.
18 Oir mar biodh iad roimh sin air am
pasgadh le mòran pheacanna, bhiodh an
duine so, co luath 'sa thàinig e, air a sgiùrsadh air bàll, agus air a philleadh o' dhànadas fein, mar a bha Heliodorus, a chuir
Seleucus an righ a choimhead an ionmhais.
19 Gidheadh, cha do ròghnaich Dia an
sluagh air sgàth an àite, ach an t-àit air
sgàth an t-sluaigh.
20 Agus air an aobhar sin, bha an t-àite
fein, aig an robh co'-roinn maille riu do 'n
truaigh a dh' éirich do 'n chinneach, a' faotuinn co'-roinn an déigh sin do na beannachdaibh a chuireadh o 'n Tighearna; agus
mar a thréigeadh e ann an corruich an
Uile-chumhachdaich, mar so a rìs, air do 'n
Tighearna mòr a bhi air a dheanamh
réidh, chuireadh suas e leis gach glòir.
21 Mar so an uair a ghiùlan Antiocus a
mach as an teampull mìle agus ochd céud
tàlann, theich e leis gach cabhaig chum
Antiochia, a' smuaineachadh 'na uabhar
gu 'n deanadh e an tìr freagarrach air son
seòlaidh, agus an cuan a chum gu 'n gabhadh imeachd air: mar so bha uaill na hìnntinn aige.
22 Agus dh' fhàg se uachdarain a chur
dorrain air a' chinneach: Philip, aig Ierusalem, Phrigiach a thaobh a dhùcha, agus a
thaobh a chleachdanna ni 's fiadhaiche na
esan a shuidhich an sin e;
23 Agus Andronicus, aig Garisim; agus
a thuilleadh air sin, Menelaus, fear, ni 's
miosa na càch uile, a thog suas làmh throm
thar muinntir a' bhaile, air da ìnntinn mhirunach a bhi aige an aghaidh nan Iudhach
a luchd-dùcha fein.
24 Chuir e mar an céudna an ceannfeadhna sgreatuidh sin Apollonius, le dà
mhìle thar fhichead do dh' àrmailt, a' toirt
àithne dha iadsan uile a mhàrbhadh a bha
'nan làn neart, agus a reiceadh nam ban
agus na muinntir a 's òige:
25 A thàinig gu Ierusalem, agus a' cumail a mach sìthe, stad e gu là naomh na
sàbaid, an uair, air da na h-Iudhaich a
ghlacadh 'nàm doibh a bhi cumail an là
naoimh, thug se òrdugh do na daoinibh
aige iad fein a chur fo àrmachd:
26 Agus mar so chuir e gu bàs iadsan
uile a chaidh a chumail na sàbaid, agus a'
ruith troimh 'n bhaile le h-innealaibh-cogaidh chuir e ro mhòran gu dìth.
27 Ach dh' fhalbh Iudas Maccabeus, le
naoinear eile, no mu 'n tuairmeis sin, chum
an fhàsaich, agus bha e beò anns na beanntaibh a réir cleachd nan ainmhidh, maille
r' a chuideachd, a bha 'g itheadh luibhean
do ghnàth, air eagal co'-roinn a bhi aca
do 'n truaillidheachd.

## CAIB. VI.

CHA b' fhad an déigh so gus an do
chuir an righ seann duine a' baile na
h-Aithne, a thoirt air na h-Iudhaich teich-
eadh o laghannaibh an aithriche, agus gu 'n
a bhi teachd beò a réir nan lagh aig Dia;
2 Agus mar an céudna a thruailleadh an
teàmpuill ann an Ierusalem, agus a thoirt
mar àinm air, an teàmpull aig Iupiter
Olimpius; agus air an aon ann an Garisim,
an teàmpull aig Iupiter Fear-dìonaidh 'nan
coigreach, mar bu mhiann lèo-san a bha
chòmhnuidh 'san àite.
3 Bha teachd a stigh na truaigh' so ro
ghoirt agus searbh air an t-sluagh:
4 Oir bha 'n teàmpull air a lionadh le
buaireas agus ruitearachd leis na Cinnich,
a rinn beadradh ri striopaichibh, agus a
ghabh gnothuch ri boirionnaich an taobh
a stigh do chuairt nan ionad naomha; agus
a thuilleadh air sin, thug siad a stigh nithe
nach robh laghail.
5 Bha 'n altair mar an céudna air a lion-
adh le nithibh mi-naomha, a ta an lagh a'
tòirmeasg.
6 Ni mò bha e laghail do dhuine na làith-
ean sàbaid a chumail, no seann fhéilltean,
no aideachadh idir gu 'm b' Iudhach e.
7 Agus air là breith an righ, thugadh iad
gach miosa le h-éigin shearbh chum nan
iobairtean itheadh; agus an uair a chum-
adh féill Bhaccuis, cho'-éignicheadh na h-
Iudhaich gu bhi 'triall ann an òrdugh dh'
ionnsuidh Bhaccuis, a' giulan iadh-shlait.
8 Os barr, chaidh òrdugh a mach chum
nam bailte aig na cinnich dlùth air làimh,
air chomhairle Ptoleme, an aghaidh nan
Iudhach, a chum gu 'n coimheadeadh iad
na cleachdanna céudna agus gu 'm biodh
co'-roinn aca do na h-ìobairtibh aca:
9 Agus ge b' e cò nach biodh leagta ri
cleachdannaibh nan Cinneach gu 'n cuirt-
eadh gu bàs iad. An sin dh' fhéudadh
duine an truaigh a bha 'làthair fhaicinn.
10 Oir thugadh a làthair dithis bhan, a
thimchioll-ghearr an clànn fein; agus an
uair a thug siad iad gu follaiseach mu 'n
cuairt do 'n bhaile, le 'n leanabanaibh an
crochadh r' an cìochaibh, thilg siad iad an
coinneamh an cìnn bhàrr a' bhalla.
11 Agus air do chuid eile, a ruith do
shlochdaibh goirid o làimh, a ghleidheadh
na sàbaid gu h-uaigneach, á bhi air am
faotuinn a mach le Philip, loisgeadh iad uile
còmhladh, a chionn gu 'n do chuidich siad
iad. fein a réir an cogais chum urram a
chur air an làtha ro naomha.
12 A nis, tha mi a' guidhe orrasan a
léughas an leabhar so, nach biodh iad ann
an éu-dochas a thaobh nan truaighean sin,
ach gu 'm measadh iad na peanasa sin, gu
bhi, cha 'n ann chum sgrios, ach a chum ar
cinneach a smachdachadh.
13 Oir tha e 'na chomhar air a mhòr
mhaitheas, an uair nach 'eil luchd-deanamh
an uile air an ceadachadh rè ùine fhada,
ach air am peanasachadh air bàll.
14 Oir cha 'n 'eil an Tighearn a' buntainn
ruinne mar ri cinnich eile, a thaobh am
bheil e a' cur dàil gu foighidinneach ann
am peanas a dheanamh orra, gus an tig iad
gu h-iomlanachd am peacanna;
15 Air eagal, air bhi dhuinn teachd gu
àirde ar peacaidh, gu 'n deanadh e diogh-
altas oirnn an déigh làimh.
16 Uime sin cha 'n 'eil e idir a' toirt a
thròcair air falbh uainn; agus ged a ni e
peanas le cruaidh-chàs, gidheadh cha tréig
e a shluagh fein gu bràth.
17 Ach biodh so a labhair sinn air son
rabhaidh dhuinn. Agus a nis thig sinn
chum a' chuis a chur an céill ann am beag-
an bhriathraibh.
18 Chuireadh éigin air Eleasar, aon do
na prìomh sgriobhaichibh, duine aosda, aig
an robh gnùis thlà, chum a bhéul fhos-
gladh, agus feòil mhuc itheadh.
19 Ach thilg esan a mach as a bhéul i, a'
deanamh roghainn am bàs fhaotuinn air
mhodh glòirmhor, no a bhi beò air a
thruailleadh le a leithid do ghràineileachd,
agus thàinig e d' a dheòin fein chum an
àmhghair,
20 Mar a dh' fhéumas iadsan a dhean-
amh, a ta dion ann an seasamh a mach an
aghaidh a leithid do nithibh a bhlasadh
'snach 'eil laghail, air sgath déigh na
beatha.
21 Ach iadsan aig an robh cùram do 'n
chùirm aingidh sin, air sgàth an t-seann
eòlais a bha aca air an duine, air doibh a
thoirt gu taobh, ghuidh iad air gu 'n tug-
adh e feòil leis d' a ullachadh fein, a leithid
'sa bha laghail dha a ghnàthachadh, agus
gu 'n deanadh e mar gu 'm biodh e ag ith-
eadh na feòla a thugadh o 'n ìobairt a dh'
àithneadh leis an righ;
22 A chum le so a dheanamh gu'm biodh
e air a shaoradh o 'n bhàs, agus gu 'm
faigheadh e deagh-ghean air sgàth an t-
seann chàirdeis bh' aig riutha.
23 Ach thòisich e air smuaineachadh gu
stòlda, agus mar a bha iomchuidh a thaobh
na h-àois aige, agus maitheis a sheann
bhliadhnaichean, agus urraim a chìnn léith,
chum an tàinig e, agus 'fhòghluim ro ion-
raic o bha e 'na leanabh, no 'se sin ri ràdh,
an lagh naomh a rinneadh agus a thugadh
seachad le Dia: uime sin fhreagair e a réir
sin, agus bu mhaith leis gu 'n cuireadh iad
e gu dìreach mach chum na h-ùaighe.
24 Oir, ars' esan, cha tig e d' ar n-aois air
sheòl sam bith meàlltaireachd a dheanamh,

trìd am féudadh iomadh neach òga a smuaineachadh, gu 'n deachaidh Eleasar, air da a bhi ceithir fichead agus deich bliadhna dh' aois, dh' ionnsuidh creidimh choimhich;
25 Agus mar so bhiodh iadsan air am mealladh leamsa, trìd mo chéilg, agus m' iarrtais gu bhi beò ùine bheag, agus sealan ni 's faide, agus gheibhinn smalan air mo shean aois, agus dheanainn gràineil i.
26 Oir ged a bhithinn air mo theasairginn anns an àm a ta làthair o pheanas dhaoine, gidheadh cha rachainn as o làimh an Uile-chumhachdaich, aon chuid beò no màrbh.
27 Air an aobhar sin a nis, 'nàm domh a bhi gu fearail a' caochladh na beatha so, nochdaidh mi mi fein gu bhi a leithid 'sa ta m' aois aig iarraidh,
28 Agus fàgaidh mi eiseimpleir chòmharraichte dhoibhsan a ta òga chum bàsachadh gu deònach agus gu misneachail air son nan lagh urramach agus naomha. Agus an uair a labhair e na nithe sin, chaidh se air bàll chum a' chraodhnaidh:
29 Thionndaidh iadsan a thug a mach e, an deagh-rùn a bh' aca dha beagan roimh sin gu fuath, do bhrìgh gu 'n do shruth na còmhraidhean a dh' ainmicheadh, mar a shaoil iadsan, o inntinn ghàirg.
30 Ach an uair a bha e deas gu bàsachadh leis na buillibh, rinn e osnadh, agus thubhairt e, Tha e follaiseach do 'n Tighearna, aig am bheil eòlas naomh, gu 'm bheil mi nis a' fulang pianta searbha 'nam chorp, le bhi air mo bhualadh, an uair a dh' fhéudainn a bhi air mo theasairginn o 'n bhàs; ach 'nam anam tha mi ro dheònach na nithe sin fhulang, do bhrìgh gu 'm bheil eagal-san orm.
31 Agus mar so bhàsaich an duine so, a' fàgail a bhàis mar eiseimpleir air misnich chomharraichte, agus mar chùimhneachan air subhailc, cha 'n e mhàin do dh' òganaich, ach d' a chinneach fein uile.

## CAIB. VII.

THAINIG e gu crìch mar an céudna, gu 'n do ghlacadh seachdnar bhraithre maille ri 'n mathair, agus gu 'n do cho'-éignicheadh iad leis an righ feòil mhuc a bhlasadh an aghaidh an lagha, agus chlaoidheadh iad le sgiùrsaibh agus le cuipibh.
2 Ach thubhairt aon diubh a labhair an toiseach mar so, Ciod a dh' iarradh tu no dh' fhòghlumadh tu uainne? tha sinn deas gu bàsachadh, a roghainn air laghannaibh ar n-aithriche a bhriseadh.
3 An sin dh' òrduich an righ, air da a bhi ann an corruich, aghannan agus coirichean a bhi air an deanamh teth:
4 Agus air doibh a bhi air an deanamh teth air bàll, dh' òrduich e an teanga a bhi air a gearradh as an tì a làbhradh an toiseach, agus earrannan iomallach a' chuirp a ghearradh dheth, air do 'n chuid eile d' a bhràithribh agus d' a mhàthair a bhi 'faicinn so.
5 A nis, an uair a bha e mar so air a bhéubanachadh 'na bhallaibh gu léir, dh' òrduich e a thoirt, air da a bhi fathast beò, dh' ionnsuidh an teine, agus a bhi air a ròsdadh 'san aghainn: agus an uair a bha toit na h-aghainn asdar math air a sgaoileadh, dh' earailaich iad a' chéile, maille ris a mhàthair, chum am bàs fhaotuinn gu fearail, ag ràdh mar so,
6 Sheàll an Tighearna Dia oirnne, agus gu fìrinneach tha sòlas aig annainne, mar a chuir Maois an céill 'na laoidh, a thug fianuis air an gnùisibh, ag ràdh, Agus gheibh e sòlas 'na sheirbhisich.
7 Mar so an uair a bhàsaich a' chéud fhear air an dòigh so, thug siad an dara fear chum cùis - mhagaidh a dheanamh dheth: agus an uair a spìon iad dheth croicionn a chìnn leis an fholt, dh' fheòraich iad dheth, An ith thu, mu 'n deanar peanas ort troimh gach bàll 'nad chorp?
8 Ach fhreagair e 'na chàinnt fein, agus thubhairt e, Ni h-eadh. Uime sin fhuair esan mar an céudna an ath chraodhnadh ann an òrdugh, mar a rinn am fear roimhe.
9 Agus an uair a bha e 'san ospag mu dheireadh, thubhairt e, Tha thusa mar dhuine - cuthaich, 'gar toirt a mach as a bheatha so, ach togaidh Righ an t-saoghail suas sinn, a bhàsuich air son nan lagh aige, chum na beatha siorruidh.
10 'Na dhéigh-san rinneadh an treas fear 'na chùis - mhagaidh: agus an uair a dh' iarradh e, chuir se a' theanga a mach, agus sin gu h-ealamh, a' cumail a mach a làmhan gu fearail,
11 Agus thubhairt e gu misneachail, Iad sin fhuair mi o nèamh, agus air son nan lagh aige is suarach leam iad; agus uaithsa tha dòchas agam am faotuinn a rìs.
12 A mhèud, 'sgu 'n do ghabh an righ, agus iadsan a bha maille ris iongantas ri misneach an òganaich, do bhrìgh nach robh suim idir aige do na piantaibh.
13 A nis, an uair a bha 'n duine so màrbh mar an céudna, bhuair agus bhéubanaich iad an ceathramh fear air an t-seòl chéudna.
14 Uime sin, an uair a bha e deas gu bàsachadh, thubhairt e mar so, Tha e maith, an uair a chuirear gu bàs le daoinibh, a bhi sealltuinn air son dòchais o Dhia gu bhi air mo thogail suas leis-san a rìs: air do shon-sa dheth, cha 'n fhaigh thu aiseiridh sam bith chum beatha.

15 An déigh sin thug iad an cùigeamh
fear mar an céudna, agus bhéubanaich
iad e.
16 An sin sheàll esan air an righ, agus
thubhairt e, Tha cumhachd agad thar
dhaoine, tha thu truaillidh, tha thu dean-
amh mar a 's àill leat; gidheadh na biodh
dùil agad gu 'm bheil ar cinneach air a
thréigsinn le Dia;
17 Ach fan rè tamuill, agus faic a mhòr
chumhachd-san, cia mar a bhuaireas e thu
fein agus do shliochd.
18 Na dhéigh-san mar an céudna thug
iad a mach an seathamh fear, a thubhairt,
air da a bhi deas gu bàsachadh, Na bì air
do mhealladh gu 'n aobhar; oir tha sinne a'
fulang nan nithe sin air ar son fein, air
duinn peacachadh an aghaidh Dhé: uime
sin tha nithe miorbhuileach air an dean-
amh dhuinne.
19 Ach na smuainich thusa, a ta 'gabhail
ort strìth a dheanamh an aghaidh Dhe,
gu 'm faigh thu as gu 'n pheanas.
20 Ach bha a' mhàthair miorbhuileach os
ceann nan uile, agus airidh air cùimh-
neachan urramach: oir an uair a chunnaic
i a sheachdnar mhac air am màrbhadh an
taobh a stigh do dh' àon là, ghiùlan i le
deagh mhisnich e, a thaobh an dòchais a
bha aice anns an Tighearna.
21 Seadh, dh' earailich i gach aon diubh
'na càinnt fein, air an lionadh le spiorad-
aibh misneachail; agus a' dùsgadh suas a
smuainte banail le misnich fhearail, thubh-
airt i riutha.
22 Cha 'n urrainn mi ìnnseadh ciamar a
thàinig sibh a stigh do 'm bhròinn: oir cha
tug mi dhuibh aon chuid anail no beatha, ni
mò a dhealbh mise na bùill aig aon agaibh;
23 Ach gu 'n teagamh bheir Crùithear an
t-saoghail, a dhealbh ginealach an duine,
agus a fhuair a mach tùs nan uile nithe,
mar an céudna, d' a thròcair fein, anail
agus beatha dhuibh a rìs, do bhrìgh nach
'eil sùim agaibh a nis dhuibh fein air sgàth
nan lagh aige-san.
24 A nis, an uair a bha am fear a 's òige
fathast beò, smuainich Antiocus gu 'n robh
dìmeas air a dheanamh air fein, agus a'
saoilsinn a' chòmhraidh tàireil, dh' earailich
se e cha 'n e mhàin le briathraibh, ach rinn
e mar an céudna cìnnteach e le mionnaibh,
gu 'n deanadh se e an dà chuid 'na dhuine
saoibhir agus sona, n' an tionndaidheadh e
o laghannaibh aithriche fein; agus mar an
céudna gu 'n gabhadh e ris mar charaid,
agus gu 'n earbadh se e le cùisibh.
25 Ach an uair nach éisdeadh an t-ògan-
ach air chor sam bith ris, ghàirm an righ
a mhàthair, agus dh' earailich se i gu 'n
tugadh i comhairle air an òganach a bheatha
fein a theàrnadh.
26 Agus an uair a thug se earail di le
mòran bhriathraibh, gheàll i dha gu 'n
comhairlicheadh i a mac.
27 Ach air di i fein a chromadh sios dha,
agus gàire-fanoid a dheanamh ris an an-
tighearn an-iochdmhor, labhair i 'na càinnt
dhùchail air an dòigh so; O a mhic, gabh
truas rium-sa a ghiùlan naoi miosan thu
'nam bhròinn, agus a thug ciòch dhuit tri
bliadhna, agus a dh' àraich thu, agus a
thog suas thu chum na h-aoise so, agus a
chuir suas le trioblaidibh an ionnsach-
aidh.
28 Guidheam ort, a mhic, seàll air nèamh
agus air an talamh, agus air gach ni a ta
annta, agus smuainich gu 'n d' rinn Dia iad
do nithibh nach robh ann; agus mar so
rinneadh an cinne-daoine mar an céudna.
29 Na biodh eagal ort roimh a' bhuair-
eadair so; ach, air duit a bhi airidh air do
bhràithribh, gabh rid' bhàs, a chum gu 'm
faigh mi a rìs thu ann an tròcair maille
rid' bhràithribh.
30 Am feadh a bha i'labhairt nam briathar
so, thubhairt an t-òganach, Cò ris am bheil
sibh a' fuireachadh? cha toir mi géill do
dh' àithne an righ: ach bheir mi géill do
dh' àithne an lagha a thugadh d' ar n-aith-
richibh le Maois.
31 Agus thusa, a bha 'nad' ùghdair do
gach truaigh an aghaidh na Eabhruidh-
each, cha téid thu as o làmhaibh Dhe:
32 Oir tha sinne a' fulang a thaobh ar
peacanna.
33 Agus ged tha an Tighearna beò ann
am féirg rùinn rè uine bhig air son ar
smachdachaidh agus ath-leasachaidh, gidh-
eadh bithidh e fathast réidh r' a sheirbh-
isich fein.
34 Ach na bi thusa, O a dhuine aingidh,
agus a 's miosa do gach uile neach eile, air
do thogail suas gu 'n aobhar, no air do
shéideadh suas le dòchasaibh neo-chìnn-
teach, a' togail do làmh an aghaidh sheirbh-
iseach an Tighearna:
35 Oir fathast cha deachaidh thu as o
bhreitheanas an Dé Uile-chumhachdaich, a
ta 'faicinn nan uile nithe.
36 Oir tha ar bràithrean, a dh' fhuiling a
nis àmhghar ghoirid, màrbh fo chùmhnant
na beatha siorruidh aig Dia; ach gheibh
thusa, trid breitheanais Dé peanas dligheach
air son t-ùaill.
37 Ach tha mise, mar mo bhràithrean, a'
tàirgseadh suas mo chuirp agus mo bheatha
air son nan lagh aig ar n-aithrichibh, a'
guidhe air Dia gu 'n deanadh e tròcair gu 'n
dàil air ar cinneach, agus gu 'n dean thusa,
le claoidh agus plàighean, aideachadh gur
esan 'na aonar Dia;
38 Agus annam-sa agus 'nam bhraith-
ribh, gu 'n sguireadh corruich an Uile-

chumhachdaich, a thugadh gu dligheach
air ar cinneach gu léir.
39 An sin, air do 'n righ a bhi ann am
féirge, laimhsich se e ni 's miosa no càch
uile, agus ghabh e gu ro shearbh e gu 'n
d' rinneadh fochaid air.
40 Mar so bhàsaich an duine so neo-
thruaillidh, agus chuir e a dhòchas uile
anns an Tighearna.
41 Air a dheireadh gu léir, an déigh nam
mac, fhuair a mhàthair bàs.
42 Biodh so a nis ni 's leòir gu bhi air
'aithris a thaobh 'nam féilltean iodhal-aor-
ach, agus nan àmhghar ro shearbha.

## CAIB. VIII.

AN sin chaidh Iudas Maccabeus, agus
iadsan a bha maille ris, gu h-uaig-
neach do na bailtibh, agus ghàirm iad an
càirdean r' a chéile, agus thug iad d' an
ionnsuidh iadsan uile a dh' fhan 'sa chreid-
eamh Iudhach, agus chruinnich mu shea
mìle fear.
2 Agus ghàirm iad air an Tighearna, gu 'n
sealladh e air an t-sluagh a shaltradh sios
leis na h-uile; agus gu 'n gabhadh e truas
ris an teampull mar an céudna, air a mhi-
naomhachadh le daoinibh aingidh.
3 Agus gu 'n gabhadh e truas ris a' bhaile,
gu searbh air a mhilleadh, agus ullamh gu
bhi air a dheanamh còmhnard ris an làr;
agus gu 'n éisdeadh e ris an fhuil a bha 'g
éigheach ris,
4 Agus gu 'n cùimhnicheadh e sgrios ain-
gidh na cloinne neo-chiontaich, agus na
toibheuma a rinneadh an aghaidh 'ainme
fein; agus gu 'n nochdadh e 'fhuath fein
an aghaidh nan aingidh.
5 A nis, an uair a bha a chuideachd fein
aig Maccabeus mu 'n cuairt da, cha b' urr-
ainn na cinnich cur 'na aghaidh; oir bha
corruich an Tighearna air a tionndadh gu
tròcair.
6 Uime sin thàinig e gu 'n fhios, agus
loisg e suas caithrichean agus bailtean,
agus ghlac e 'na làmhaibh 'na h-ionadan bu
fhreagarraiche, agus thug e buaidh agus
chuir e an teicheadh air àireamh nach bu
bheag do na nàimhdibh.
7 Ach gu sònraichte ghabh e cothrom na
h-òidhche air son a leithid do dhéuchainn-
ibh uaigneach, a' mhèud 'sgu 'n do sgaoil-
eadh iomradh air a dhuinealas air feadh
gach àite.
8 Mar so an uair a chunnaic Philip gu 'n
robh an duine so a' dol a' chuid 'sa chuid
a 'm mèud, agus gu 'n robh nithe a' soirbh-
eachadh leis fathast ni 's mò agus ni 's mò,
sgriobh e gu Ptolemeus, uachdaran Chelo-
siria agus Phenice, barrachd cuideachaidh a
dheanamh ri cùisibh an righ.
9 An sin gu 'n dàil, ròghnaich e Nicanor
mac Phatrocluis, fear d' a chàirdibh àraidh,
agus chuir se e, gu 'n ni 's lugha na fichead
mìle as gach cinneach fuidh, chum an cinn-
each Iudhach air fad a fhrèumhachadh
a mach; agus chuir e mar an céudna Gor-
gias a 'm boinn maille ris, ceannard, aig an
robh mòran cleachdaidh ann an cùisibh
catha.
10 Mar so ghabh Nicanor os làimh gu 'n
deanadh se uiread a dh' àirgid air na bràigh-
dibh Iudhach 'sa dh' ìocadh cìs da mhìle
talann, a bha gu bhi air a thoirt leis an
righ do na Roimhich.
11 Uime sin chuir e fios air bàll dh' ionn-
suidh 'nam bailtibh air slios na fàirge, a'
gàirm reice air na braighdibh Iudach, agus
a' geàlltainn gu 'm faigheadh iad ceithir
fichead agus deich corp air son aoin tàlainn,
gu 'n dùil ris an dìoghaltas a bha gu teachd
air o 'n Dia Uile-chumhachdach.
12 A nis, an uair a thugadh fios dh' ionn-
suidh Iudais mu theachd Nicanoir, agus
chuir e an céill doibhsan a bha maille ris
gu 'n robh an àrmailt am fagus,
13 Theich iadsan a bha eagallach, agus
an-earbsach a' ceartas Dé, agus thug siad
iad fein as.
14 Reic cuid eile gach ni a bh' aca, agus
os bàrr ghuidh iad air an Tighearna an
saoradh, air doibh a bhi air an reiceadh le
Nicanor aingidh mu 'n do chòmhlaich iad
a' chéile:
15 Agus mar saor air an sgàth fein, gidh-
eadh air son a' chùmhnaint a rinn e ri 'n
aithrichibh, agus air sgàth àinme naoimh
agus glòrmhoir fein, trid an robh iad air
an gàirmeadh.
16 Mar so ghàirm Maccabeus a dhaoine
fein cuideachd, chum àireimh shea mìle,
agus dh' earailich se iad gu 'n a bhi air am
buàladh le h-eagal an nàmhaid, no fo gheilt
air son mòr-shluaigh a' chinnich, a thàinig
gu h-éucorach nan aghaidh, ach iad a chur
a' chatha gu fearail,
17 Agus a chur roimh an sùilean an
dochainn a rinn iad gu neo-cheart do 'n
ionad naomh, agus an droch làimhseachadh
do 'n bhaile, dhe 'n d' rinn iad fochaid, agus
mar an céudna toirt air falbh na h-uachd-
aranachd a bh' aig an roimh-aithrichean:
18 Oir tha iadsan, a deir e, ag earbsadh
ri 'n innealaibh-cogaidh agus ri 'n dànachd
fein; ach tha ar dòchas-ne anns an Dia
Uile-chumhachdach, aig am bheil comas
le smèid araon iadsan a thig 'nar n-aghaidh
a thilgeadh sios, agus mar an céudna an
saoghal gu léir.
19 Os bàrr, dh' aithris e dhoibh ciod an
cuideachadh a fhuair an roimh-aithriche,
agus ciamar a shaoradh iad, an uair a
chaidh céud agus ceithir fichead agus cuig
a dhìth fo Shennacherib.

20 Agus dh' innis e doibh mu 'n chath a
bha aca ann am Babilon ris na Galatiaich,
ciamar nach tàinig ach a mhàin ochd mìle
air fad chum a' ghnothuich, le ceithir mìle
Macedonach, agus, air do na Macedonaich
a bhi ann an iom-cheisd, mhìll an t-ochd
mìle sin sea fichead mìle, a thaobh a' chuid-
eachaidh a bh' aca o nèamh, agus mar so
fhuair iad creach mhòir.
21 Mar so, an uair a rinn e dàn iad leis
na briàthraibh so, agus deas gu bàs fhaot-
uinn air son nan lagh agus na dùcha, roinn
e 'àrmailt 'na cheithir earrannaibh;
22 Agus ghabh e a bhràithrean ann am
bòinn ris fein, mar cheannardan air gach
buidhinn, 'se sin, Simon, agus Ioseph, agus
Ionatan, a' toirt do gach aoin mìle gu leth
fear.
23 Shònraich e mar an céudna Eleasar
chum an leabhar naomh a léughadh: agus
an uair a thug e dhoibh an gàirm-catha
aige, Cuideachadh an Tighearna; air da
fein a' chéud chuideachd a threòrachadh,
chaidh e an dàil Nicanoir.
24 Agus, le cuideachadh an Tighearna,
mhàrbh iad os ceann naoi mìle do na nàimh-
dibh aca, agus leoin agus bhéubanaich iad
a' chuid a 's mò do 'n fheachd aig Nicanor,
agus mar so chuir iad an teicheadh orra
uile;
25 Agus rinn iad gréim air an àirgiod a
thàinig 'gan ceannachadh, agus chaidh iad
gu fad' air an tòir; ach air do 'n ùin a bhi
goirid, phìll iad:
26 Oir is e an là roimh 'n t-sàbaid a bh'
ann, agus uime sin cha rachadh iad ni b'
fhaide air an tòir.
27 Uime sin an uair a chruinnich iad an
àrmachd r' a chéile, agus a chreach iad an
nàimhdean, dh' ullaich iad iad fein air son
na sàbaid, a' toirt cliù mòr agus buidh-
eachas do 'n Tighearna, a dhìon iad chum
an là sin, mar thoiseach tròcaire a' sileadh
orra.
28 Agus an déigh na sàbaid, an uair a
thug iad earrann do 'n chreach do na
daoinibh leònta, agus do na bantraichibh,
agus do na dìlleachdaibh, roinn iad an
t-iomlan eatorra fein agus an cuid shéirbh-
iseach.
29 An uair a rinneadh so, agus a chuir
iad suas athchuinge choitchionn, ghuidh iad
air an Tighearna thròcaireach a bhi réidh
ri sheirbhisich fein gu bràth.
30 Os bàrr, dhiubhsan a bha maille ri
Timoteus agus Bacchides, a chathaich 'nan
aghaidh, mhàrbh iad os ceann fichead mìle;
agus fhuair iad gu ro fhurasd dàingnich-
ean àrda agus làidire, agus ròinn iad 'nam
measg fein iomadh creach eile, agus rinn
iad na daoine leònta, na dìlleachdain, na
bantraichean, seadh, agus na daoine aosda
mar an céudna co-ionnan a thaobh nan
creach riu fein.
31 Agus an uair a chruinnich iad an àrm-
achd r' a chéile, thaisg iad suas iad gu cùr-
amach ann an ionadaibh freagarrach, agus
thug iad fuidheal nan creach dh' ionnsuidh
Ierusaleim.
32 Agus mhàrbh iad mar an céudna Phi-
larces, am fear àingidh sin, a bha maille ri
Timoteus, agus a chuir dragh air na h-
Iudhaich air iomadh dòigh.
33 Os bàrr, aig an àm 'san do ghléidh iad
féill air son na buaidh 'nan dùthaich loisg
iad Callistenes, a chuir suas teine air na
geataibh naomha, a theich gu tigh beag;
agus mar so fhuair e duais a bha airidh air
son na h-aingidheachd aige.
34 A thaobh an Nicanoir ro ghràineil sin,
a thug air an aghaidh mìle ceannaiche a
cheannachadh nan Iudhach,
35 Leagadh sios e, le cuideachadh an
Tighearna, leo-san dhe 'm bu lugha a
rinn e; agus a' tilgeadh dheth a sgeud-
achaidh òirdheirce fein, agus a' sgaoil-
eadh a chuideachd fein, thàinig e mar
sheirbhiseach fhogarrach troimh an eadar-
thìre gu Antioch, le h-eas-urram ro mhòr,
do bhrìgh gu 'n do sgriosadh am feachd
aige.
36 Mar so, esan a ghabh os làimh an cìs
a dheanamh cìnnteach do na Roimhich trid
nam bràighdean ann an Ierusalem, dh' innis
e gu follaiseach, gu 'n robh Dia aig na h-
Iudhaich gu cogadh air an son, agus air an
aobhar sin nach robh e comusach dochunn
a dheanamh orra, do bhrìgh gu 'n do lean
iad na laghanna a thug e dhoibh.

## CAIB. IX.

MU 'N àm sin thàinig Antiocus le h-
eas-urram a mach a' tìr Phersia.
2 Oir dh' inndrinn e am baile d' am b'
àinm Persepolis, agus chaidh e mu 'n cuairt
a chreachadh an teàmpuill, agus gu greim
a dheanamh air a bhaile; air do 'n chùis a
bhi mar so, chuir am mòr-shluagh, a' ruith
chum iad fein a dhìonadh le 'n innealaibh,
an ruaig orra, agus mar so thachair e gu 'n
do phìll Antiocus le masladh, air do 'n
teicheadh a bhi air a chur air leis na co'-
thàmhaichean.
3 A nis, an uair a ràinig e Ecbatane,
chuireadh an céill da ciod a dh' éirich do
Nicanor agus do Thimoteus.
4 An sin, ag atadh le corruich, shaoil e
dioghaltas a dheanamh air na h-Iudhaich
air son a' mhaslaidh a rinneadh air leò-san
a chuir an teicheadh air. Uime sin dh' òr-
duich e d' a luchd-carbaid iad a ghreasadh
gu 'n lasachadh, agus a chriochnachadh an
turais, air do bhreitheanas an Tighearna a
bhi a nis 'ga leantuinn: oir labhair e gu h-

àrdanach air an dòigh so, Gu 'n tigeadh e
gu Ierusalem, agus gu 'n deanadh se e 'na
àit-àdhlaic coitchionn do na h-Iudhaich.
5 Ach bhuail an Tighearna Uile-chumh-
achdach, Dia Israeil, e le plàigh do-leigheas
agus neo-fhaicsinneach: oir co luath 'sa
labhair e na briathra so, thàinig cràdh air
'na mhionach nach gabhadh leigheas, agus
pianta goirte 'san taobh a stigh dheth;
6 Agus sin gu ro dhligheach: oir chlaoidh
esan mionaichean dhaoine eile le piantaibh
lionmhor agus coimheach.
7 Gidheadh, cha do sguir e a' bheag sam
bith o 'n spagluinn aige, ach bha e fathast
air a lionadh le h-uaill, a' seideadh a mach
teine 'na chorruich an aghaidh nan Iudh-
ach, agus ag òrduchadh an turas a ghreas-
adh: ach thachair e gu 'n do thuit e o 'n
charbad aige, a bha a dian-ruith; air chor,
air da droch leagadh fhaotuinn, gu 'n robh
bùill a chuirp gu léir air am pianadh ro
mhòr.
8 Agus mar so, thilgeadh esan a nis air
an làr, a smuainich beagan roimh sin gu 'm
féudhadh e tonna na fairge òrduchadh
(air da a bhi co ùaibhreach os ceann staide
an duine), agus na beanntan àrda a choth-
romachadh ann an slige-tomhais, agus
ghiulaineadh e air seid-each, chum cumh-
achd follaiseach Dhé a nochdadh do na h-
uile.
9 Air chor is gu 'n d' éirich na cnuimh-
eagan suas a' corp an droch duine so: agus,
am feadh 'sa mhair e beò ann an àmhghar
agus cràdh, thuit an fheòil aig air falbh,
agus bha salachar an fhàile aige gràineil
do 'n àrmailt aig gu léir.
10 Agus an duine sin, a smuainich beagan
roimh sin gu 'n ruigeadh e air réultaibh
nèimhe, cha b' urrainn neach sam bith a
ghiùlan air son an droch bholaidh a bha
dheth.
11 An so uime sin, air da a bhi air a
chlaoidh, thòisich e air sguir do 'n uabhar
mhòir aige, agus air tighinn gu èolas air
fein le sgiùrsadh Dhé, air do 'n chràdh aige
a bhi mèudachadh gach mionaid.
12 Agus an uair nach b' urrainn e cur
suas leis an fhàile aige fein, labhair e na
briathra so, Tha e ceart a bhi ùmhal do
Dhia; agus nach bu chòir do dhuine bàs-
mhor a bhi 'smuaineachadh gu h-uaibh-
reach uime fein, mar gu 'm bu Dhia e.
13 Rinn an droch dhuine so mar an
céudna bòid do 'n Tighearna, aig nach 'eil
a nis tròcair tuilleadh air a shon, ag ràdh
mar so,
14 Gun tugadh e saorsa do 'n bhaile
naomh (dh' ionnsuidh on robh e dol le
cabhaig chum a leagadh gu làr, agus a
dheanamh 'na àit-àdhlaic coitchionn).
15 Agus a thaobh nan Iudhach, nach do
mheas e airidh fiu a bhi air an àdhlacadh,
ach a bhi air an tilgeadh a mach maille
ri 'n cloinn, gu bhi air an itheadh leis na
h-èunlaithibh agus le fiàdh-bheathaichibh,
dheanadh se iad gu léir co'-ionnann ri
mùinntir baile na h-Aìthne:
16 Agus dheanadh e an teàmpull naomh
maiseach le deagh thiodhlacaibh, a mhìll e
roimh, agus bheireadh e air an ais na soith-
ichean naomha uile, le moran eile, agus dh'
iocadh e as ionmhas fein an cosdas a bhuin-
eas do na h-ìobairtibh:
17 Seadh, agus gu 'm biodh e fein 'na
Iudhach, agus gu 'n rachadh e troimh 'n t-
saoghal uile a dh' àiticheadh, agus gu 'n
cuireadh e an céill cumhachd Dhé.
18 Ach air son so uile cha sguireadh a
phianta; oir thàinig ceart bhreitheanas Dé
air: uime sin, ann an éu-dòchas mu
shlàinte fein, sgrìobh e chum nan Iudhach
na litrichean a leanas, a' filleadh a stigh
riaghailt air son aslachaidh, air an dòigh
so:
19 Tha Antiocus, an righ agus an t-
uachdaran, a' cur fàilte air na deagh Iudh-
aich a luchd-àiteachaidh fein, a' guidhe
dhoibh aoibhneas, slàinte, agus soirbheas;
20 Ma dh' éireas gu maith dhuibh fein
agus d' ur cloinn, agus ma bhios bhur
gnothuichean g' ur toil fein, tha mi a' toirt
mòr-bhuidheachais do Dhia, air do 'm
dhòchas a bhi air nèamh.
21 Air mo shon-sa dheth, bha mi dìblidh,
air neò chùimhnichinn gu caoimhneil bhur
n-urram agus bhur deagh-ghean. A' pìll-
tinn a' Persia, agus air domh a bhi air mo
bhualadh le h-éuslaint ro shearbh, chun-
naic mi freagarrach cùram a ghabhail do
thearuinteachd choitchionn nan uile:
22 Gu 'n a bhi an-earbsach as mo shlàin-
te, ach le mòr dhòchas agam a' chuid a 's
fearr fhaotuinn do 'n tinneas so:
23 Ach a' smuaineachadh gu 'n do shòn-
raich eadhon m' athair fear gu teachd 'na
dhéigh, aig a' cheart àm 'san do threòraich
e àrmailt chum nan dùchannan àrda,
24 Chum na crìche, n' an tachradh nì sam
bith ris nach robh dùil, no n' an tigeadh
sgéul sam bith a bhiodh searbh, nach biodh
trioblaid sam bith air muinntir na tìre, air
doibh fios a bhi aca cò dha a dh' fhàgadh
an òighreachd.
25 A rìs, a' toirt fanear mar a ta na
prionnsan a ta air na criochaibh, agus 'nan
coimhearsnaich do 'm rioghachd-sa, a' fan-
tuinn air son cothroim, agus ann an dùil ri
ciod a thig gu crìch, shònraich mi mo mhac
Antiocus gu bhi 'na righ, a dhèarbh agus
a mhol mi gu minic do mhòran 'n' ur
measg fein, an uair a chaidh mi suas chum
nam mòr-roinnean àrda; dh' ionnsuidh an
do sgriobh mi mar a leanas:

26 Uime sin tha mi a' guidhe agus ag
aslachadh oirbh na beannachdan sin a
chùimhneachadh a bhuilich mi oirbh gu
coitchionn, agus gu h-àraidh, agus gu 'm
bi gach duine fathast dìleas dòmhsa agus
d' om mhac:
27 Oir tha mi dearbh-chìnnteach gu 'n
toir esan géill, gu càirdeil agus gu caoimh-
neil d' ur n-iarrtasaibh, air da m' ìnntinn-
sa a thuigsinn.
28 Mar so fhuair am mòrtair agus am
fear-toibheim am bàs, eadhon bàs truagh
ann an tìr choimhich 'sna beanntaibh, air
da fulang gu ro shearbh, mar a bhuin e ri
daoinibh eile.
29 Agus ghiùlan Philip, a dh' àraicheadh
maille ris, a chorp air falbh; a chaidh mar
an céudna do 'n Eiphit dh' ionnsuidh Pto-
lemeuis Philometoir, air da eagal a bhi air
roimh mhac Antiocuis.

## CAIB. X.

ANIS fhuair Maccabeus agus a chuid-
eachd an teampull agus am baile air
an ais, air bhi do 'n Tighearna 'gan stiùir-
eadh:
2 Ach na h-altairean a thog na cinnich
air na sràidibh fosgailte, agus mar an
céudna na tighean-aoraidh, leag iad sios.
3 Agus air glanadh an teàmpuill dhoibh,
rinn iad altair eile; agus, a' bualadh chlach,
thug iad teine asda, agus an déigh dà
bhliadhna thug iad suas ìobairt, agus
shuidhich iad tùis, agus soluis, agus aran-
taisbeanta.
4 An uair a rinneadh so, thuit iad sios
air an làr, agus ghuidh iad air an Tigh-
earna nach tigeadh iad tuilleadh chum a
leithid sin do thrioblaidibh; ach nam peac-
aicheadh iad ni 's mò 'na aghaidh, gu 'm
faigheadh iad smachdachadh uaith fein ann
an tròcair, agus nach biodh iad air an toirt
suas do chinneachaibh toibheumach agus
fiadhaich.
5 A nis, air a' cheart là air an do mhi-
naomhaich na coigrich an teàmpull, air a'
cheart là ghlanadh e a rìs, eadhon an cuig-
eamh là thar an fhichead do 'n mhiosa
chéudna, 'se sin Caslen.
6 Agus chùm iad ochd làithean le h-
aoibhneas, mar ann am féill nam pàilliun,
a' cùimhneachadh, gu 'n do chùm iad, goirid
roimh sin, féill nam pàilliun, an uair a bha
iad air seacharan anns na beanntaibh agus
na slochdaibh mar fhiadh - bheathaich-
ean.
7 Uime sin ghiùlan iad géugan, agus
meanglanan àillidh, agus pàilm mar an
céudna, agus shéinn iad laoidhean dhàsan
a shoirbhich gu maith leò ann an glanadh
an àite.
8 Dh' òrduich iad mar an céudna, le lagh
cumanta agus le reachd, Gu 'm biodh na
làithean sin air an coimhead gach bliadhna
le uile chinneach nan Iudhach.
9 Agus mar so bha crioch Antiocuis, d'
am b' ainm Epiphanes.
10 Cuiridh sinn a nis an céill gniomharan
Antiocuis Eupatoir, a bha 'na mhac do 'n
duine aingidh so, a' tional gu h-aithghearr
thruaighean nan cath.
11 Mar so, an uair a thàinig e dh' ionn-
suidh a chrùin, shuidhich e fear Lisias
thairis air gnothuichibh na rioghachd, agus
shònraich se e 'na phriomh uachdaran air
Celosiria agus Phenice.
12 Oir rinn Ptolemeus, air an robh mar
àinm Macron, a' roghnachadh ceartas a
dheanamh do na h-Iudhaich air son nan
éucoir a rinneadh orra, dìchioll air sìth a
chumail riutha.
13 Air an aobhar sin air do chasaid a bhi
air a dheanamh 'na aghaidh le càirdibh an
rìgh an làthair Eupatoir, agus air a ghàirm
aig gach focal 'na fhear - brathaidh, a
cheann gu 'n d' fhàg e Ciprus, a chuireadh
air a chùram le Philometor, agus gu 'n do
theich e gu Antiocus Epiphanes, agus a'
faicinn nach robh e ann an àite urramach
sam bith, bha e fo mhi-mhisnich, air chor
'sgu 'n do phuinnseanaich se e fein, agus
gu 'n d' fhuair e bàs.
14 Ach an uair a bha Gorgias 'na uachd-
aran air na dàingnichibh, thuarasdalaich e
sàighdeirean, agus dhuisg e cogadh an
còmhnuidh 'n-aghaidh nan Iudhach:
15 Agus le sin uile, air do na h-Idume-
aich na dàingnichean a 's freagarraich'
fhaotuinn 'nan làmhaibh, chùm iad na h-
Iudhaich a' saoithreachadh: agus air doibh
iadsan fhaotuinn a dh' fhògradh o Ierusal-
em, chaidh iad mu 'n cuairt a bhrosnachadh
cogaidh.
16 An sin rinn iadsan a bha maille ri
Maccabeus eadar-ghuidhe, agus dh' aslaich
iad Dia a bhi 'na fhear - cuideachaidh
dhoibh; agus mar so ruith iad le h-ain-
neart air dàingnichean nan Idumeach;
17 Agus, a' toirt ionnsuidh làidir orra,
choisinn iad na dàingnichean, agus chùm
iad dheth na h-uile a rinn cogadh air a'
bhalladh, agus mharbh iad na h-uile a
thuit 'nan làmhaibh, agus cha bu lugha na
fichead mìle a chuir iad a' dhìth.
18 Agus do bhrìgh gu 'n do theich cuid
àraidh, nach bu lugha na naoi mìle, uile
cuideachd dh' ionnsuidh dà chaisteal ro
làidir, air doibh gach uile ni goireasach a
bhi aca chum an t-séisd a ghiulan air agh-
aidh,
19 Dh' fhàg Maccabeus Simon agus Ios-
eph, agus mar an céudna Sacceus, agus
iadsan a bha maille ris, a bha ni 's leòir
chum séisd a chur riutha, agus chaidh e

fein chum nan àite sin bu mhò aig an robh
a dh' fhéum air a chuideachadh.
20 A nis air doibhsan a bha maille ri
Simon, a bhi air an treòrachadh le sànnt,
chuireadh impidh orra le h-àirgiod, troimh
chuid àraidh dhiùbhsan a bha anns a' chaist-
eal, agus ghabh iad tri fichead agus deich
mìle darcon, agus leig iad le cuid dhiubh a
dhol as.
21 Ach an uair a dh' innseadh do Mhacca-
beus ciod a rinneadh, ghàirm e uachdarain
an t-sluaigh r' a chéile, agus chasaid e na
daoine sin, gu 'n do reic iad am bràithrean
fein air son airgid, agus gu'n tug iad saorsa
d' an nàimhdibh gu cogadh nan aghaidh.
22 Mar so mhàrbh se iadsan a fhuaireadh
nan luchd-brathaidh, agus air bàll ghlac e
an dà chaisteal.
23 Agus air do shoirbheachadh mhaith a
bhi aige le' innealaibh anns gach ni a ghabh
e os làimh, mhàrbh se anns an dà dhàing-
neach còrr is fichead mile.
24 A nis thàinig Timoteus, air an tug na
h-Iudhaich buaidh roimh sin, an uair a
chruinnich e àireamh mhòr do fheachd-
aibh choimheach, agus eich as an Asia nach
robh beag ann an àireamh, mar gu 'm biodh
e gu Iudea a ghlacadh le neart àirme.
25 Ach an uair a tharruing e am fagus,
thionndaidh iadsan a bha maille ri Macca-
beus iad fein a dheanamh ùrnuigh ri Dia,
agus chrath iad duslach air an cinn, agus
chrioslaich iad an leasraidh le sac-éudach,
26 Agus thuit iad sios aig cois na h-altar-
ach, agus ghuidh iad air a bhi tròcaireach
dhoibh, agus a bhi 'na nàmhaid d' an
nàimhdibh, agus 'na éascaraid d' an éas-
cairdibh, mar a ta an lagh a' cur an céill.
27 Mar so, an déigh na h-ùrnuigh, ghlac
iad an inneala, agus chaidh iad ni b' fhaide
o 'n bhaile; agus an uair a dhlùthaich iad
air an nàimhdibh, dh' fhan iad leò fein.
28 A nis, ar do 'n ghréin a bhi air ùr
éiridh, chaidh iad an dàil a' chéile; bha aig
an aon earrainn, maille ri 'n subhailc, dìd-
ean mar an céudna o 'n Tighearna mar
eàrlas d' an soirbheas agus buaidh, air do 'n
taobh eile ceannard a dheanamh d' an cor-
ruich fein anns a' chath.
29 Ach an uair a dh' fhàs an cath teth,
nochdadh do na nàimhdibh o nèamh cùig-
near dhaoine maiseach air eachaibh, le
srianaibh òir, agus threòraich dithis aca na
h-Iudhaich,
30 Agus ghabh iad Maccabeus eatorra,
agus chòmhdaich iad air gach taobh e le 'n
innealaibh, agus ghléidh iad tearuinte e,
ach thilg iad sàighdean agus dealanaich an
aghaidh an nàimhdean: a chum, air doibh
a bhi air an léireadh le doille, agus air an
lionadh le trioblaid, chuireadh gu bàs iad.
31 Agus mhàrbhadh do luchd-coise fich-
ead mìle agus cùig céud, agus sea céud
marc-shluagh,
32 A thaobh Thimoteuis fein, theich e do
dhàingneach ro làidir, d' am b' àinm Ga-
sara, far an robh Chereas 'na uachdaran.
33 Ach chuir iadsan a bha maille ri
Maccabeus séisd ris an dàingneach gu gais-
geil rè cheithir làithean.
34 Agus labhair iadsan gu ro thoibheum-
ach, a bha a stigh, ag earbsadh ri neart an
àite, agus chuir iad droch bhriathran an
céill.
35 Gidheadh, gu moch air a' chùigeamh
là, thug fichead òganach do 'n chuideachd
aig Maccabeus, a' lasadh le féirg a thaobh
nan toibheuma, ionnsuidh gu fearail air
a bhalladh, agus le misnich fhiadhaich
mhàrbh iad na h-uile a chòmhlaich iad.
36 Air do chuid eile mar an céudna dìr-
eadh 'nan déigh, an uair a bha iad ann an
cabhaig leò-san a bha stigh, loisg iad na
dàingnichean, agus, air lasadh teintean
dhoibh, loisg iad an luchd-toibheum beò;
agus bhris cuid eile na geataichean; agus,
a' gabhail a steach a' chuid eile do 'n àr-
mailt, ghlac iad am baile,
37 Agus mhàrbh iad Timoteus, a bha air
fholluchadh ann an slochd àraidh, agus a
bhràthair Chereas, maille ri Apollophanes.
38 An uair a rinneadh so, mhol iad an
Tighearna le salmaibh agus buidheachas, a
rinn nithe co mòr air son Israeil, agus a
thug a bhuaidh dhoibh.

## CAIB. XI.

GU 'N a bhi fada an déigh so, dh' fhàs
Lisias fear-dionaidh agus caraid an
righ, a gabh mar an céudna cùram do na
gnothuichibh, ro dhiombach air son nan
nithe a rinneadh.
2 Agus an uair a chruinnich e mu cheithir
fichead mìle, leis a' mharc-shluagh gu léir,
thàinig e an aghaidh nan Iudhach, an dùil
gu 'n deanadh e am baile 'na àite-còmh-
nuidh do na Cinnich,
3 Agus gu 'n deanadh e buannachd dhe 'n
teàmpull, mar dheth àitean - aoraidh eile
nan cinneach, agus gu 'n reiceadh e an t-
àrd-shagartachd gach bliadhna:
4 Gu 'n a bhi idir a' smuaineachadh air
cumhachd Dhé, ach air a shéidheadh suas
le a dheich mìle fear-coise, agus le 'mhìltibh
mharc-shluagh, agus le a cheithir fichead
elephant.
5 Uime sin thàinig e do Iudea, agus thar-
ruing e dlùth air Betsura, a bha 'na bhaile
làidir, ach air asdar o Ierusalem mu chùig
stàidean, agus chuir e séisd ro shearbh ris.
6 A nis, an uair a chual iadsan a bha
maille ri Maccabeus gu 'n do chuir e séisd

ris na dàingnichibh, ghuidh iadsan agus an sluagh uile, le caoidh agus le déuraibh, air an Tighearna gu 'n cuireadh e aingeal maith a shaoradh Israeil.

7 An sin, air thoiseach air càch, ghlac Maccabeus inneala-cogaidh, a' brosnachadh an aoin eile, gu 'n cuireadh siad iad fein ann an cunnart maille ris-san chum am bràithrean a chuideachadh; mar so chaidh iad a mach cuideachd le inntinn thoilich.

8 Agus, air doibh a bhi ann an Ierusalem, nochdadh 'nan làthair, air muin eich, neach ann an éudach geal, a' crathadh' àrmachd do 'n òr.

9 An sin mhol iad an Dia tròcaireach uile cuideachd, agus ghlac iad misneach, a' mhèud 'sgu 'n robh iad deas cha 'n e mhàin a chogadh ri daoinibh, ach ri beathaichibh ro fhiadhaich, agus a ghearradh troimh bhallachan iaruinn.

10 Mar so chaidh iad air an aghaidh 'nan àrmachd, le fear-cuideachaidh o nèamh: oir bha 'n Tighearna tròcaireach dhoibh.

11 Agus, a' léumadh air an nàimhdibh mar leòmhain, mharbh iad aon mìle déug do luchd-coise, agus sea céud déug do mharc-shluagh, agus chuir iad an teichեadh air càch uile.

12 Air do mhòran aca mar an céudna, a bhi air an leònadh, fhuair iad as lomnochd; agus theich Lisias fein gu maslachail air falbh, agus mar so thàr e as.

13 Neach, air da a bhi 'na dhuine aig an robh tuigse, a' smuaineachadh ann fein ciod an càlldach a fhuair e, agus a' toirt fanear nach robh e comusach buaidh a thoirt air na h-Eabhruidhich, do bhrigh gu 'n robh an Dia Uile-chumhachdach 'gan còmhnadh, chuir e fios d' an ionnsuidh,

14 Agus chuir e impidh orra gu 'n còrdadh iad ris gach cùmhnant réusonta, agus gheàll e gu 'n cuireadh e impidh air an righ gu 'm féum e bhi 'na charaid doibh.

15 An sin dh' aontaich Maccabeus ris gach ni a dh' iarr Lisias, air da a bhi cùramach mu 'n mhaith choitchionn; agus na h-uile a sgriobh Maccabeus gu Lisias a thaobh nan Iudhach, dh' aontaich an righ leis.

16 Oir bha litrichean air an sgriobhadh chum nan Iudhach o Lisias air an dòigh so: Tha Lisias a' cur fàilte air pobull nan Iudhach:

17 Thug Eoin agus Absalon, a chuireadh uaibh-sa, d' am ionnsuidh-sa an t-iarrtas sgrìobhta, agus ghuidh iad gu 'm biodh 'na nithe a ta ann air an deanamh.

18 Air an aobhar sin, ge b' e ciod na nithe a bha iomchuidh a bhi air an aithris do 'n righ, chuir mi an céill iad, agus dh' aontaich e leis na dh' fhéudadh e.

19 Uime sin ma chumas sibh sibh fein dìleas do 'n rioghachd, an déigh so mar an céudna ni mi dìchioll chum bhur maith a dheanamh.

20 Ach a thaobh nan nithe àraidh thug mi òrdugh, araon dhoibh sin agus do 'n aon eile a thàinig uam-sa, a chumail còmhraidh ruibh-se.

21 Beannachd leibh. Anns an ochdamh bliadhna thar seachd fichead, air a' cheathramh là fichead do 'n mhios Dioscorintius.

22 A nis bha na briathran a leanas ann an litir an righ: Tha 'n righ Antiocus a' cur fàilte air a bhràthair Lisias:

23 Do bhrìgh gu 'm bheil ar n-athair air a thogail suas chum nan diathan, is i ar toil, gu 'm biodh iadsan 'nar rioghachd a' teachd beò gu siochail, a chum gu 'n toir gach aon an aire d' a ghnothuichibh fein.

24 Tha sinne a' tuigsinn mar an céudna nach aontaicheadh na h-Iudhaich le ar n-athair, chum a bhi air an toirt gu cleachd nan Cinneach, ach gu 'm b' fhearr leo an seòl teachd beò aca fein a choimhead; air an aobhar sin tha iad ag iarraidh oirnne gun tugamaid cead dhoibh teachd beò a réir nan lagh aca fein.

25 Is e uime sin ar rùn, gu 'm biodh an cinneach so aig fois; agus tha sinn air stéidheachadh an teampull a thoirt suas doibh, a chum gu 'n tig iad beò a réir chleachdan an roimh-aithrichean fein.

26 Ni thusa uime sin gu maith fios a chur d' an ionnsuidh, agus sìth a dheònachadh dhoibh, a chum an uair a gheibh iad dearbh-chinnt uainne, gu 'm bi iad fo dheadh mhisneach, agus gu 'n téid iad le h-aoibhneas mu 'n gnothuichean fein.

27 Agus bha litir an righ gu cinneach nan Iudhach mar a leanas: Tha 'n righ Antiocus a' cur fàilte air a' chomhairle, agus air a' chuid eile do na h-Iudhaich:

28 Ma tha sibh ann an slàinte, tha sinne toillichte: tha sinne mar an céudna slàn.

29 Chuir Menelaus an céill duinne, gu 'm b' e bhur miann pìlltinn dhachaidh, agus bhur gnothuch fein a dheanamh:

30 Uime sin gheibh iadsan a dh' fhalbhas tròrachadh a bhios gu cìnnteach tearuinte chum an deicheamh là thar an fhichead do Csanticus.

31 Agus gnàthaichidh na h-Iudhaich an seòrsa lòin agus laghannan aca fein, mar a rinn iad roimhe; agus cha chuirear dragh orra air sheòl sam bith air son nithe a rinn iad ann an aineolas.

32 Chuir mi mar an céudna Menelaus, a chum comhfhurtachd a thoirt duibh.

33 Beannachd leibh. Anns an ochdamh bliadhna thar seachd fichead, agus air a' chuigeamh là déug do 'n mhios Csanticus.

34 Chuir na Roimhich mar an céudna
litir d' an ionnsuidh a thaobh nam briathar
sin : Tha Cuintus Memmius agus Titus
Manlius, teachdairean o na Roimhich, a'
cur fàilte air a phobull Iudhach :
35 Ge b' e ciod a dheònaich Lisias caraid
an righ a thoirt seachad, le sin tha sinne
mar an céudna làn riaraichte.
36 Ach a thaobh nan nithe a shònraich e
a leagadh gu barail an righ, an déigh dhuibh
fios fhaotuinn umpa, cuiribh aon d' ar n-
ionnsuidh air bàll, a chum gu 'n cuir sinn
an céill mar a ta e iomchuidh dhuibhse:
oir tha sinn a nis a' dol gu Antioch.
37 Uime sin cuiribh neach éigin le cabh-
aig, chum gu 'm faigh sinn fios ciod i bhur
beachd.
38 Slàn leibh. Anns an ochdamh bliadh-
na so thar seachd fichead, air a' chuigeamh
là déug do 'n mhios Csanticus.

## CAIB. XII.

AN uair a rinneadh na cùmhnanta sin,
chaidh Lisias chum an righ, agus
bha na h-Iudhaich a' cur ri 'n treabhachas.
2 Ach do na h-uachdaranaibh air iomadh
àite, cha cheadaicheadh Timoteus, agus
Apollonius mac Ghenneuis, mar an céudna
Hieronimus, agus Demophon, agus a thuill-
eadh orra sin Nicanor uachdaran Chipruis,
dhoibh a bhi sàmhach, agus teachd beò ann
an sìth.
3 Rinn daoine Ioppe mar an céudna
gnìomh co ro aingidh : ghuidh iad air na
h-Iudhaich a bha chòmhnuidh maille riu
a dhol maille ri 'm mnàthaibh agus an
clòinn a stigh anns na bàtaichibh a dh'
ullaich iad, mar nach biodh iad a' rùnach-
adh dochunn sam bith dhoibh.
4 Agus dh' aontaich iad, a réir òrduigh
chumanta a' bhaile, mar mhuinntir a bha'g
iarraidh teachd beò ann an sìth, agus gu 'n
amharas sam bith: ach an uair a chaidh
iad a mach chum na dòimhne, bhàth iad
uiread ri dà chéud diubh.
5 An uair a chual Iudas mu 'n chruadal
so a rinneadh air a luchd-dùcha, dh' àithn
e dhoibhsan a bha maille ris iad fein a
dheanamh deas.
6 Agus, a' gàirm air Dia am Breitheamh
cothromach, thàinig e an aghaidh mòrtair-
ean sin a bhràithrean, agus loisg e an calla
air an òidhche, agus chuir e teine ris na
bàtaichibh, agus chuir e gu bàs iadsan a
theich an sin.
7 Agus an uair a bha am baile air a dhùn-
adh suas, chaidh e air ais, mar gu 'm pill-
eadh e a fhrèumhachadh a mach iadsan uile
ann am baile Ioppe.
8 Ach an uair a chual e gu 'n robh na h-
Iamnich a' rùnachadh an ni céudna a dhean-
amh do na h-Iudhaich a bha a chòmhnuidh
'nam measg,
9 Thàinig e air na h - Iamnich mar an
céudna 'san òidhche, agus chuir e ri theine
an calla agus a' chabhlach, air chor is gu'm
facas solus an teine aig Ierusalem, dà chéud
agus da fhichead stàidean air falbh.
10 A nis, an uair a chaidh iad a' sin naoi
stàidean air an turas dh' ionnsuidh Thimo-
teuis, cha bu lugha na cuig mìle fear-coise,
agus cuig céud marc - shluagh do na h-
Arabaich, a leag air.
11 Uime sin bha cath ro shearbh ann;
ach fhuair taobh Iudais, le còmhnadh Dhé,
a' bhuaidh; air chor. air do Nomadich na
h-Arabia a bhi air an claoidh, dh' aslaich
iad Iudas air son sìthe, a' geàlltuinn an da
chuid féudal a thoirt da, agus toilinntinn
a' bhàrr air sin.
12 An sin dheònaich Iudas sìth dhoibh,
a' smuaineachadh gu 'n teagamh gu 'm
biodh iad chum buannachd dha ann an
iomadh ni; uime sin rug iad air làmhaibh
a' chéile, agus mar so dhealaich iad d' am
bùthaibh.
13 Chaidh e mar an céudna mu 'n cuairt
a dheanamh drochaid do bhaile laidir àr-
aidh, a bha air a dhìonadh mu 'n cuairt le
ballachaibh, agus air àiteachadh le sluagh
a' iomadh dùthaich; agus b' e Caspis a b'
àinm dha.
14 Ach chuir iadsan a bha steach ann a'
leithid do dh' earbsa ann an neart 'nam
ballachan aca, agus 'nan ullachadh lòin,
'sgu 'n do ghiùlan siad iad fein gu borb
d' an taobh-san a bha maille ri Iudas, ri
càineadh agus toibheum, agus a' cur a
leithid do bhrìathraibh an céill 'snach robh
gu bhi air an labhairt.
15 Uime sin thug Iudas agus a chuid-
eachd, ionnsuidh fhiadhaich air na ballach-
aibh, a' gàirm air Tighearna mòr an t-
saoghail, a' tilgeadh sios Ierico ri lìnn Iosua,
as éugais shlachdran no inneala-cogaidh sam
bith,
16 Agus ghlac e am baile le toil Dé; agus
rinn e sgriosan do-labhairt, a' mhèud 'sgu'n
robh lochan dà stàide air lèud, 'na luidh
am fagus da, air a lionadh gu bhéul, agus
air fhaicinn a' ruith le fuil.
17 An sin dh' fhalbh iad o 'n àite sin
seachd céud gu leth stàide, agus thàinig
iad gu Caraca, chum nan Iudhach ris an
abrar Tubieni.
18 Ach a thaobh Thimoteuis, cha d'fhuair
iad anns na h-ionadaibh e: oir mu 'n do
chuir e ni sam bith uaith, dh' fhalbh e a'
sin, air da gearasdan ro làidir fhàgail ann
an dàingneach àraidh.
19 Gidheadh, chaidh Dositeus agus Sosi-
pater, a bhuineadh do cheannardaibh

Mhaccabeuis, a mach, agus mhàrbh se iad-
san a dh' fhàg Timoteus anns an dàing-
neach, os ceann deich mìle fear.
20 Agus chuir Maccabeus 'àrmailt fein
'nan sreathaibh le cuideachdaibh, agus chuir
se iadsan thairis air na cuideachdaibh, agus
chaidh e mach an aghaidh Thimoteuis, aig
an robh maille ris mu shea fichead mìle
fear-coise, agus dà mhìle agus cuig céud
marc-shluagh.
21 A nis, an uair a fhuair Timoteus fios
gu 'n robh Iudas a' teachd, chuir e na
mnathan agus a' chlann, agus gach cungaidh
eile, gu dàingneach d'am b' àinm Carnion:
oir bha 'm baile duilich séisd a chur ris,
agus neo-fhurasd teachd da ionnsuidh, a
thaobh corraichid nan àite gu léir.
22 Ach an uair a thàinig céud chuideachd
Iudais anns an t-sealladh, theich na nàimh-
dean gu léir, air doibh a bhi air am bualadh
le geilt agus eagal trid an tì sin a bhi 'ga
nochdadh fein a ta 'faicinn nan uile nithe,
aon a' ruith mar so agus aon eile mar sin,
air chor is gu 'n robh iad air an ciùrradh
gu minic le 'n cuid dhaoine fein, agus air
an leònadh le roinnibh nan claidhean aca
fein.
23 Bha Iudas mar an céudna ro dhìan
ann a bhi 'cur na ruaige orra, a' màrbhadh
nan créutairean truagha sin, dhe 'n do
chuir se a dhìth mu dheich mìle fichead
fear.
24 Os bàrr, thuit Timoteus fein ann an
làmhaibh Dhositeuis agus Shosipateir, air
an do ghuidh e le mòr sheòltachd a leag-
adh as le bheatha fein, a' cheann gu 'n
robh mòran do phàrantaibh nan Iudhach
aige, agus bràithrean chuid aca, do nach
biodh cùram idir air a ghabhail, nan cuir-
eadh iad esan gu bàs.
25 A nis an uair a rinn e cinnteach iad
le mòran bhriathraibh, gu 'n tugadh e suas
iad gu 'n dochunn, leig iad as e a réir a'
chòrdaidh chum am bràithrean a theàrn-
adh.
26 An sin chaidh Maccabeus a mach gu
Carnion, agus gu teàmpull Atargatis, agus
an sin mhàrbh e cùig mìle fichead neach.
27 Agus an déigh dha an teicheadh a
chur orra agus am milleadh, dh' atharraich
Iudas am feachd gu Ephron, baile làidir,
anns an robh Lisias a chòmhnuidh, agus
àireamh mòr do chinnich éugsamhla; agus
dhìon na daoine tréuna òga na ballachan,
agus ghléidh siad iad gu cumhachdach:
anns ann robh mar an céudna mòr ùllach-
adh inneal agus lànn.
28 Ach an uair a ghàirm Iudas agus a
chuideachd air an Dia Uile-chumhachdach,
a ta 'briseadh le chumhachd fein neart a
nàimhdean, ghlac iad am baile, agus mhàrbh
iad cuig mìle fichead diùbh-san a bha
stigh.
29 A sin dh' fhalbh iad gu Scitopolis,
a ta 'na luidhe sea céud stàide o Ieru-
salem.
30 Ach an uair a thug na h-Iudhaich a
bha chòmhnuidh an sin fianuis gu 'n robh
na Scitopolisich a' buntainn gu càirdeil
riutha, agus gu 'n do nochd iad caoimhneas
doibh ann an àm na déuchainn aca,
31 Thug iad buidheachas doibh, ag iar-
raidh orra a bhi fathast càirdeil riu; agus
mar so thàinig iad gu Ierusalem, air do
fhéill nan seachdain a bhi 'tarruing am
fagus.
32 Agus an déigh na féill ris an abrar
féill na Cuingeis, chaidh iad a mach an
aghaidh Ghorgiais uachdarain Idumea;
33 A thàinig a mach le tri mìle do luchd-
coise, agus le ceithir chéud marc-shluagh.
34 Agus thachair e, 'nàm doibh a bhi
'cogadh r' a chéile gu 'n do mhàrbhadh
beagan do na h-Iudhaich.
35 Aig a' cheart àm sin, bha Dositeus aon
do chuideachd Bhacenoir, a bha air muin
eich, agus 'na dhuine tréun, fathast an sàs
ann an Gorgias, agus a' gabhail gréim air
a chòta, tharruing se le h-ainneirt e; agus
an uair a ghlacadh e am fear malluichte sin
beò, gheàrr marcaich a' Thracia, a' tighinn
gu'n fhios da air, a' ghualainn dheth, chum
'sgu'n do theich Gorgias gu Marisa.
36 A nis, an uair a chog iadsan a bha
maille Gorgias gu fada, agus a bha iad
sgìth, ghàirm Iudas air an Tighearna, gu 'n
nochdadh se e fein gu bhi 'na cheannard
dhoibh, agus 'na fhear-cuideachaidh 'sa
chath.
37 Agus le sin thòisich e 'na chàinnt fein,
agus shéinn e sàilm le guth àrd; agus a'
léumadh gu 'n fhios doibh air daoinibh
Ghorgiais, chuir e an teicheadh orra.
38 Mar so chruinnich Iudas fheachd fein,
agus thàinig e gu baile Odollaim. Agus an
uair a thàinig an seachdamh là, ghlan siad
iad fein, a réir na cleachdaidh, agus ghléidh
iad an t-sàbaid 'san ionad chéudna.
39 Agus air an là an déigh sin, mar bu
gnàth, thàinig Iudas agus a chuideachd a
thogail nan corp acasan a mhàrbhadh, agus
'gan àdhlacadh maille ri 'n càirdibh ann
an uaighibh an aithriche.
40 A nis, fo chòtaichean gach neach a
mhàrbhadh fhuair iad nithe air an cois-
rigeadh do dh' iodholaibh nan Iamnach, ni
a ta air a thoirmeasg do na h-Iudhaich
leis an lagh. An sin chunnaic gach duine
gu 'm be so an t-aobhar air son an do
chuireadh a dhìth iad.
41 Bha na h-uile dhaoine uime sin a'
moladh an Tighearna, am Breitheamh

cothromach, a dh' fhosgail na nithe a bha folluichte,

42 Thug iad suas iad fein do dh' ùrnuigh, agus ghuidh iad air gu 'm biodh am peacadh a rinneadh gu h-iomlan air a chur a' cùimhne. A thuilleadh air so, gu 'n d' earailich Iudas urramach an sluagh iad fein a chumail o pheacadh, do bhrigh gu 'm fac iad roimh an sùilean na nithe a thàinig gu crìch a thaobh pheacanna na mùinntir a chaidh a dhìth.

43 Agus an uair a rinn e cruinneachadh air feadh na cuideachd, gu uiread ri dà mhìle darcoin àirgid, chuir e gu Ierusalem e a thoirt suas tabhartais-peacaidh, a' deanamh so gu maith agus gu h-urramach, air da a bhi cumail na h - aiseiridh ann an cùimhne:

44 Oir mar biodh dòchas aige gu 'n éireadh iadsan a rìs a mhàrbhadh, bhiodh e gu'n fhéum agus gu diomhain a bhi 'guidhe air son nam màrbh.

45 Agus mar an céudna do bhrìgh gu 'n do mhothuich e gu 'n robh mòr chaoimhneas air a thasgaidh suas air an sonsan a bhàsaich gu diadhaidh, bha e 'na smuain maith agus naomh. Uime sin rinn e réite air son nam màrbh, gu 'm biodh iad air an saoradh o 'n pheacadh.

## CAIB. XIII.

DH' INNSEADH do Iudas anns an naothamh bliadhna thar seachd fichead, gu 'n robh Antiocus Eupator a' teachd le cumhachd mòr do Iudea,

2 Agus maille ri Lisias am fear - dìon aige, agus riaghlair a chùisean, air do gach aon feachd Gréugach a bhi aige do luchdcoise, céud agus deich mìle, agus cùig mìle agus tri chéud marc-shluagh, agus dhà thar fhichead do elephantaibh, agus tri chéud carbad air an ărmadh le cromagaibh.

3 Chaidh mar an céudna Menelaus a 'm bòinn riutha, agus le fòill mhòir thug e misneach do Antiocus, cha 'n ann air son tearuinteachd na dùcha, ach do bhrigh gu 'n robh dùil aige a bhi air a dheanamh 'na uachdaran.

4 Ach ghluais Righ nan righ ìnntinn Antiocuis an aghaidh an truagain aingidh so, agus dh' innis Lisias do 'n righ gu 'm be an duine so a b' aobhar do gach droch-bheairt, air chor is gu 'n d' òrduich an righ a thoirt gu Berea, agus a chur gu bàs, a réir cleachdaidh an àite sin.

5 A nis, bha tùr anns an àite sin lethchéud làmh-choille air àirde, làn luaithre, agus bha aige inneal cruinn a bha an crochadh sios air gach taobh anns an luaithre.

6 Agus ge b' e co a dhìteadh air son naomh-ghoid, no a rinn peacadh gràineil sam bith eile, an sin chuir na h-uile dhaoine gu bàs e.

7 Thachair e gu 'n d' fhuair an duine aingidh sin a leithid so do bhàs, gu 'n uiread àdhlacadh fhaotuinn 'san talamh, agus sin uile gu ro cheart:

8 Oir a' mhèud sgu 'n d' rinn e iomadh peacadh mu 'n cuairt do 'n altair, aig an robh a teine agus a luaithre naomh, fhuair e a bhàs ann an luaithre.

9 A nis thàinig an righ le h-inntinn allaidh agus uaibhrich, a dheanamh ni's miosa gu mòr do na h-Iudhaich na rinneadh ri linn athar fein.

10 An uair a mhothuich Iudas na nithe sin, dh' òrduich e do 'n mhòr-chuideachd gàirm air an Tighearna a là agus a dh' òidhche, a chum, nan cuidicheadh e idir leò aig àm sam bith eile, gu 'n deanadh e a nis e mar an céudna, air doibh a bhi nimpis a bhi air an cur o 'n lagh fein, o 'n dùthaich fein, agus o 'n teàmpull naomh:

11 Agus nach ceadaicheadh e do 'n tsluagh, nach robh eadhon a nis ach gu beag air an ath-ùrachadh, a bhi fo smachd aig cinneachaibh toibheumach.

12 A nis an uair a rinn iad so gu léir còmhladh, agus a ghuidh iad air an Tighearn thròcaireach le gul agus le trosgadh, agus 'nan luidh còmhnard air an talamh rè thri làithean fada, air do Iudas earail a thoirt doibh, dh' àithn e gu 'm biodh iad ann an deisealachd.

13 Agus rùnaich Iudas, air da a bhi air leth maille ris na seanairibh, mu 'n rachadh feachd an righ a stigh do Iudea, agus am baile fhaotuinn, gu 'n rachadh e air aghaidh, agus gu 'm féuchadh e a' chùis le cogadh le cuideachadh an Tighearna.

14 Uime sin, an uair a dh' earb e gach ni ri Crùithear an t-saoghail, agus a bhrosnaich e a shàighdeirean gu cathachadh gu fearail, eadhon gu bàs, air son nan lagh, an teampuill, a' bhaile, na dùcha, agus na comh-fhlaitheachd, chàmpaich e ri taobh Mhodin:

15 Agus air da an gairm-catha a thoirt doibh-san a bha mu 'n cuairt da, Tha a' bhuaidh o Dhia; chaidh e leis na h-òganaich bu ghaisgeil agus sònraichte a stigh do bhùth an righ air an òidhche, agus mhàrbh e 'sa chàmp mu cheithir mìle fear, agus a chuid a' b' fheàrr do na h-elephantaibh, maille ris na h-uile a bha air am muin.

16 Agus mu dheireadh lion iad an càmp le h-eagal agus buaireas, agus dh' fhalbh iad le deagh shoirbheas.

17 Rinneadh so aig briseadh na fàire, do

bhrìgh gu 'n robh teàrmunn an Tighearna
'gan còmhnadh.
18 A nis, an uair a fhuair an righ fair-
eachadh air tréubhantas nan Iudhach,
chaidh e mu 'n cuairt a ghlacadh nan
dàingnichean le seòltachd,
19 Agus chaidh e mach am fagus do
Bhetsura, a bha 'na dhàingneach làidir aig
na h-Iudhaich; ach an uair a chuireadh
an teicheadh air, fhàilnich e, agus chàill e
a dhaoine.
20 Oir ghiùlan Iudas na nithe sin uile a
bha féumail, d' an ionnsuidh-san a bha an
sin.
21 Ach rinn Rhodocus, a bha ann am feachd
nan Iudhach, na nithe dìomhra aithnichte
do na nàimhdibh; uime sin rannsaich iad
a mach e, agus air doibh 'fhaotuinn, chuir
iad a 'm priosan e.
22 Shocraich an righ cùisean maille riu
ann am Betsura an dara uair, thug e a
làmh dhoibh, ghabh e an làmh-san, dh'
fhalbh e, chog e ri Iudas, agus thugadh
buaidh air;
23 Chual e gun robh Philip, a dh' fhàg-
adh thar ghnothuichean ann an Antioch,
gu ro shèarbh air a chromadh, air a léir-
eadh, ag aslachadh nan Iudhach, gu 'n tug
se e fein suas, gu 'n do mhionnaich e do na
h-uile air cùmhnantaibh a bha co'-ionnan,
gu 'n do chòrd e riu, gu 'n tug e ìobairt
suas, gu 'n do chuir e urram air an teàm-
pull, agus gu 'n do bhuin e gu càirdeil ris
an àite,
24 Agus air do Mhaccabeus gabhail ris
gu maith, rinn se e 'na phriomh uachdaran
o Ptolemais chum nan Gerrheniach;
25 Thàinig e gu Ptolemais: bha bròn air
an t-sluagh an sin air son nan cùmhnant;
oir bha iad fo chorruich, do bhrìgh gu 'm
b' àill leò an cùmhnantan a chur as:
26 Chaidh Lisias suas gu caithir a bhreith-
eanais, labhair e na dh' fhéudadh e ann an
dìonadh na cùise, dh' earailich e, chiùinich
e, rinn e dàimheil iad, phìll e gu Antioch.
Mar so a thachair mu theachd agus dhol
air falbh an righ.

## CAIB. XIV.

AN déigh thri bliàdhna chuireadh an
céill do Iudas, gu 'n do ghlac De-
metrius mac Sheleucuis, air da ìnndrinn
a stigh air calla Thripolis le cumhachd
agus càbhlaich mhòir,
2 An dùthaich, agus gu 'n do mhàrbh e
Antiocus, agus Lisias 'fhear-dìonaidh fein.
3 A nis thàinig fear Alcimus, a bha 'na
àrd-shagart, agus a thruaill e fein d' a
dheòin anns na h-amannaibh an robh iad
a' dol a 'm measg nan Cinneach, a' faicinn
nach b' urrainn se e fein a theasairginn air
shèol sam bith, no faotuinn tuilleadh dh'
ionnsuidh na h-altarach naoimh,
4 Gu righ Demetrius anns an aon bliadh-
na déug thar chùig fichead, a' tabhairt
crùin òir dha, agus pàilm, agus mar an
ceudna cuid do na géugaibh a bha air an
gnàthachadh gu sòlaimte 'san teampull:
agus mar so dh' fhan e 'na thosd an là sin.
5 Os bàrr, air da cothrom fhaotuinn air
ìnnleachd amaideach fein a chur air agh-
aidh, agus air da a bhi air a ghàirm chum
na comhairle le Demetrius, agus air do 'n
cheist a bhi air a cur air ciod an càirdeas
anns an do sheas na h-Iudhaich, agus ciod
a bha iad los a dheanamh, fhreagair e dha
sin:
6 Tha iadsan do na h-Iudhaich ris an
goirear Assideich, aig am bheil Iudas Mac-
cabeus 'na cheannard, a' brosnachadh a'
chatha, agus tha iad ceannairceach, agus
cha leig iad leis an rioghachd a bhi ann an
sìth:
7 Uime sin, tha mise, air do dh' urram
mo shinnsear a bhi air a thoirt uam, 'se sin
an àrd-shagartachd, air teachd a nis air m'
aghaidh;
8 An toiseach, gu 'n teagamh, a thaobh a'
chùraim neo-chealgaich a ta orm mu na
nithe a bhuineas do 'n righ; agus, 'san dara
àite, eadhon a thaobh mo rùin air son
maithe mo luchd-dùcha: oir tha ar cinn-
each gu léir ann an truaigh nach beag,
trìd deanadais bhrais na mùinntir a dh'
ainmicheadh.
9 Air an aobhar sin, O righ, air duit fios
a bhi agad air na nithibh sin uile, bi-sa cùr-
amach mu 'n dùthaich, agus m' ar cinneach,
a ta teannaichte air gach taobh, a réir na
tròcair a ta thu gu deas a' nochdadh do na
h-uile.
10 Oir fhad 'sis beò do Iudas, cha 'n 'eil e
comasach gu 'm bi an rìoghachd ann an
sìth.
11 Cha luaith' a làbhradh so uime, na
chuir cuid eile do chàirdibh an righ cor-
ruich air Demetrius, air doibh a bhi air an
suidheachadh gu mi-rùnach an aghaidh
Iudais.
12 Agus o sin a mach, a' gàirm air Nica-
nor, a bha 'na mhaighstir air na h-eleph-
antaibh, agus 'ga dheanamh 'na uachdaran
air Iudea, chuir se a mach e,
13 Ag àithneadh dha Iudas a chur a
dhìth, agus iadsan a bha maille ris a sgap-
adh, agus Alcimus a dheanamh 'na àrd-
shagart anns an teampull mhòr,
14 An sin thàinig na cinnich, a theich a'
Iudea o Iudas, gu Nicanor 'nan tréudaibh,
a' smuaineachadh gu 'n robh dochunn agus
truaighean nan Iudhach chum am maith.
15 A nis, an uair a chual na h-Iudhaich

gu 'n robh Nicanor a' teachd, agus gu 'n d' éirich na cinnich suas 'nan aghaidh, thilg iad duslach air an cìnn, agus rinn iad an athchuingean a chur suas ris-san a shocraich a shluagh fein gu bràth, agus a ta an còmhnuidh a' cuideachadh a chùibhrinn fein le fòillseachadh a làthaireachd fein.

16 Mar so, a réir àithne a cheannaird, dh' fhalbh iad air bàll o 'n àite sin, agus thàinig iad dlùth dhoibh aig baile Dhessau.

17 A nis, chaidh Simon, bràthair Iudais, agus Nicanor an dàil a' chéile, ach bha e ann an tomhas air a chlaoidh le grad thosd a nàimhdean.

18 Gidheadh, air do Nicanor cluinntinn mu thréubhantas na muinntir a bha maille ri Iudas, agus mu 'n mhisneach aca gu cogadh air son an dùcha fein, cha robh a' chridhe aige a' chùis fhéuchainn leis a' chlaidheamh.

19 Uime sin chuir e Posidonius, agus Theodotus, agus Mattatias, a dheanamh sìthe.

20 Mar so, an uair a ghabh iad comhairle fhada mu 'n chùis, agus a thug an ceannard fiosrachadh mu sin do'n mhòir-chuideachd, agus a thachair gu 'n robh iad a dh' aon inntinn, dh' aontaich iad ris na cùmhnantaibh,

21 Agus shuidhich iad là air an còmhlaicheadh iad cuideachd leò fein: agus an uair a thàinig an là, agus a shuidhicheadh caithrichean air son aoin sam bith dhiùbh,

22 Shuidhich Iudas daoine fo àrmachd deas ann an àitibh freagarrach, air eagal gu 'm biodh fòill gu h-ealamh air a gnàthachadh leis na nàimhdibh: uime sin bha còmhradh shiòchail eatorra.

23 A nis dh' fhan Nicanor ann an Ierusalem, agus cha d' rinn e lochd sam bith, ach chuir se air falbh an sluagh a bha cruinneachadh d' a ionnsuidh.

24 Agus cha bu maith leis Iudas a bhi as a shealladh, oir ghràdhaich se an duine le le uile chridhe.

25 Ghuidh se air mar an céudna pòsadh, agus clann a ghintinn: mar so phòs e, bha e suaimhneach, agus ghabh e co'-roinn ann an gnothuichibh na beatha.

26 Ach, air do Alcimus an càirdeas a bha eatorra fhaicinn, agus a' toirt fanear nan cùmhnant a rinneadh, thàinig e gu Demetrius, agus dh' innis e dha nach robh Nicanor ann an deagh rùin do 'n rioghachd; oir gu 'n do shònraich e Iudas, fear-brathaidh 'san rioghachd, gu teachd ann an àite an righ.

27 An sin air do 'n righ a bhi ann an corruich, agus air a bhrosnachadh le casaidibh an duine aingidh so, sgriobh e gu Nicanor, a' cur an céill gu 'n robh e ro mhi-thoilichte leis na cùmhnantaibh, agus ag àithne dha gu 'n cuireadh e Maccabeus 'na phriosanach leis gach cabhaig do Antioch.

28 Agus an uair a chual Nicanor so, bha e gu mòr air a chlaoidh ann fein, agus ghabh e gu ro ghoirt e gu 'n tugadh e gu neoni na cùmhnantan air an do chòrdadh, air do 'n duine a bhi neo-choireach.

29 Ach do bhrigh nach robh gnothuch gu bhi air a dheanamh an aghaidh an righ, fhritheil e an t-àm chum so a dheanamh le seòltachd.

30 Gidheadh, an uair a chunnaic Maccabeus gu 'n do thòisich Nicanor gu bhi coimheach ris, agus gu 'n do bhuin e ris ni bu ghairge na b' abhaist da, a' faicinn nach tàinig an giùlan searbh so o ni maith sam bith, chruinnich e r' a chéile àireamh nach bu bheag d' a dhaoinibh, agus dh' fhalbh e o Nicanor.

31 Ach thàinig am fear eile, air da fios a bhi aige gu 'n robh e gu comharraichte air a chumail air ais le seòltachd Iudais, dh' ionnsuidh an teàmpuill mhòra agus naoimh, agus dh' òrduich e do na sagartaibh, a bha 'tàirgseadh an ìobairtean gnàthaichte fein, an duine a thabhairt suas da.

32 Agus an uair a mhionaich iad nach b' urrainn doibh innseadh c' àit an robh an duine a bha iad ag ìarraidh,

33 Shìn e a làmh dheas a mach a réir an teampuill, agus thug e a mhionnan mar a leanas: Mar tabhair sibh suas Iudas domh mar phriosanach, leagaidh mi teàmpull so an Tighearna eadhon gu làr, agus brisidh mi sios an altair, agus togaidh mi teàmpull sònraichte do Bhaccus.

34 An déigh nam bròathar so dh' fhalbh e. An sin thog na sagartan an làmhan suas gu nèamh, agus ghuidh iad airsan a bha riamh 'na fhear-dionaidh d' an cinneach, ag ràdh air an dòigh so;

35 Bha thusa, O Thighearna nan uile nithe, aig nach 'eil féum air ni sam bith, deònach gu 'm biodh teàmpull do chòmhnuidh 'nar measg-ne:

36 Uime sin a nis, O Thighearna naoimh gach uile dhiadhachd, gléidh an tigh so a chaoidh neo - thruaillidh, a ghlanadh o cheann ghoirid, agus druid gach béul a ta éucorach.

37 A nis rinneadh casaid air fear Rasis ri Nicanor, aon do sheanairibh Ierusaleim, fear-gràidh d' a luchd-ducha, agus fear a bha fo deagh chliù, fear a bha air a ghàirm air son a chaoimhneis 'na athair do na h-Iudhaich.

38 Oir anns na h-amannaibh a chaidh seachad, an uair nach do mheasgaich siad iad fein maille ris na Cinnich, chuireadh as

a leth gu 'n robh e do 'n chreideamh Iudh-
ach, agus gu 'n do chuir e a chorp agus a
bheatha fein ann an cunnart air mhodh ro
dhian air son a' chreidimh Iudhaich.
39 Mar so chuir Nicanor, deònach air a
ghràin do na h-Iudhaich a leagadh ris, os
ceann cuig céud fear-cogaidh 'ga ghlacadh.
40 Oir bha dùil aige, le esan a ghlacadh,
gu 'n deanadh e mòr-dhochunn do na h-
Iudhaich.
41 A nis, an uair a bha am mòr-chuid-
eachd chum an dàingneach a ghlacadh,
agus chum briseadh gu h-ainneartach a
stigh air an dorus a mach, agus an uair a
dh' iarr iad teine a thoirt chum a losgadh,
thuit esan air a chlaidheamh fein, air da a
bhi ullamh gu bhi air a ghlacadh air gach
taobh;
42 A' ròghnachadh am bàs fhaotuinn gu
fearail, na teachd ann an làmhaibh nan
aingidh, gu bhi air a mhilleadh air shèol
nach robh freagarrach d' a bhreith urram-
aich:
43 Ach air dà leis a' chabhaig am buille
a chàll, an uair a bhrùchd an sluagh a
stigh air na dorsaibh, ruith e suas gu dàna
dh' ionnsuidh a' bhalla, agus thilg se e
fein gu fearail sios far am bu tiùighe an
sluagh.
44 Ach air doibhsan géilleadh air ais gu
grad, agus àite falamh a bhi air a dhean-
amh, thuit e sios ann am meadhon an ion-
aid fhosgailte.
45 Os bàrr, an uair a bha fathasd an an-
ail ann air da a bhi 'lasadh le corruich, dh'
éirich e suas; agus ged a bha 'n fhuil aige
a' brùchdadh a mach mar stèall uisge, agus
ged a bha a leònta searbha, gidheadh ruith
e troimh mheadhoin na bùidhne; agus, a'
seasamh air creig chais,
46 Air do 'n fhuil aig a bhi gu h-iomlan
air teireachdainn, spion e a mhionach fein
a mach, agus 'ga ghlacadh 'na dhà làimh,
thilg se air feadh na cuideachd e; agus, a'
gàirm air Tighearna na beatha agus an
spioraid sin aiseag air ais da a rìs, mar so
thug e suas an deò.

## CAIB. XV.

ACH, air do Nicanor a chluinntinn gu 'n
robh Iudas agus a chuideachd anns
na h-ionadaibh làidire mu 'n cuairt do
Shamaria, rùnaich e, gu 'n chunnart sam
bith, leagadh orra air là na sàbaid.
2 Os bàrr, thubhairt na h-Iudhaich a bha
air an éigneachadh gu dol maille ris, O na
dean sgrios co cruaidh-chridheach agus
borb, ach cur urram air an là sin, air an
do chuir esan, a ta 'faicinn nan uile nithe,
urram le naomhachd os ceann làithean
eile.
3 An sin chuir an truaghan ro ghràineil
a' cheist, An robh Aon Cumhachdach air
nèamh, a thug àithne chum an t-sabaid a
ghleidheadh ?
4 Agus an uair a thubhairt iad, Tha Tigh-
earna beò air nèamh, agus cumhachdach, a
dh' àithn an t-seachdamh là gu bhi air a
choimhead:
5 An sin thubhairt an t-aon eile, Agus
tha mise mar an céudna cumhachdach air
an talamh, agus tha mi a' toirt àithne àirm
a ghabhail, agus gnothuch an righ a dhean-
amh. Gidheadh cha d' fhuair e comas a
thoil aingidh fein a dheanamh.
6 Mar so, shònraich Nicanor, 'na ro mhòir
uaill agus àrdain, cùimhneachan follais-
each a chur suas air a bhuaidh fein thairis
air Iudas, agus orra-san a bha maille ris.
7 Ach bha riamh dearbh-chinnt aig
Maccabeus gu 'n cuidicheadh an Tighearna
leis:
8 Uime sin thug se earail do 'n t-sluagh
gu 'n eagal a bhi orra roimh theachd nan
cinneach 'nan aghaidh, ach iad a chùimh-
neachadh a' chuideachaidh a fhuair iad o
nèamh anns na h-amannaibh a dh' fhalbh,
agus a nis dùil a bhi aca ris a' bhuaidh
agus a' chuideachadh, a thigeadh d' an
ionnsuidh o 'n Uile-chumhachdach.
9 Agus mar so a' toirt comhfhurtachd
dhoibh as an lagh agus na fàidhibh, agus
os bàrr a' cur nan cath 'nan cùimhne a
choisinn iad roimh, rinn se iad ni 's aoibh-
niche.
10 Agus an uair a dhùisg e suas an inn-
tinn, thug e dhoibh an earail, a' nochdadh
dhoibh le sin uile fhàllsachd nan cinneach,
agus brisidh nam mionnan.
11 Mar so dh' àrmaich e gach aon diubh,
ni h-eadh co mòr le dìdean sgiath agus
lànn, a 's le briathraibh sòlasach agus
maithe: agus a thuilleadh air sin, dh' innis
e bruadar doibh airidh a chreidsinn, mar
gu 'm biodh e da rìreadh ann, nì a thug
aoibhneas nach bu bheag dhoibh.
12 Agus b' e so an sealladh aige; Gu 'n
d' rinn Onias, a bha 'na àrd-shagart, duine
subhailceach agus maith, urramach ann an
còmhradh, suairce ann an staid, fo dheagh
iomradh mar an céudna, agus air a
chleachdadh o bu leanabh e anns gach
pùing subhailc, ùrnuigh, a' togail suas a
làmhan, air son buidhne nan Iudhach air
fad.
13 Air do so a bhi dèunta, air an dòigh
chéudna nochdadh duine le dualaibh liatha,
a bha anabarrach glòrmhor, agus aig an
robh mòrachd iongantach agus urramach.
14 An sin fhreagair Onias, ag ràdh, Is e
so fear aig am bheil gràdh do na bràith-
ribh, a ta 'deanamh ùrnuigh gu mòr air

son an t-sluaigh, agus air son a' bhaile
naoimh, 'se sin Ieremias fàidh Dhé.
15 Air do 'n chùis a bhi mar so, thug Ie-
remias, a' cumail a mach a làimh dheis,
claidheamh òir do Iudas, agus 'nàm da a
thabhairt, labhair e mar so,
16 Gabh-sa an claidheamh naomh so,
tiodhlac o Dhia, leis an lèon thu na nàimh-
dean.
17 Mar so, air doibh sòlas fhaotuinn o
bhriathraibh Iudais, a bha ro mhaith, agus
comasach am brosnachadh chum tréubh-
antais, agus misneach a thoirt do chridh-
eachaibh nan daoine òga, rùnaich iad gu 'n
an càmp aca a shuidheachadh, ach leagadh
orra gu misneachail, agus gu fearail déuch-
ainn a thoirt do 'n ghnothuch le còmhrag,
a' cheann gu 'n robh am baile, agus an t-
ionad-naomh, agus an teàmpull, ann an
cunnart.
18 Oir cha robh an cùram a ghabh iad
d' am mnàibh agus an cloinn, d' am bràith-
ribh agus an luchd-dàimhe, ach ro bheag
'nan sùilibh: ach bha an t-eagal bu mhò
agus bu shònraichte air son an teàmpuill
naoimh.
19 Cha do ghabh mar an céudna iadsan
a bha anns a' bhaile an cùram a 's lugha,
air doibh a bhi ann an trioblaid air son a'
chogaidh air an leth a mach.
20 A nis, an uair a sheàll na h-uile air
ciod an déuchainn a bha gu bhi ann, agus
na nàimhdean a cheana a' tarruing am
fagus, agus air do 'n àrmailt a bhi ann an
òrdugh catha; agus na beathaichean air an
suidheachadh gu freagarrach, agus am marc-
shluagh air an cur anns na h-iomallaibh,
21 Shìn Maccabeus, a' faicinn na cuid-
eachd a' teachd, agus gach ullachaidh éug-
samhail àrmachd, agus gàirge nam beath-
aichean, a mach a làmhan gu nèamh, agus
ghàirm e air an Tighearna a ta 'g oib-
reachadh mhiorbhuil, air da fios a bhi aige
nach tig buaidh le àirm, ach eadhon mar a
chithear ceart 'na shùilibh, bheir se i dhoibh-
san a ta airidh.
22 Uime sin, thubhairt e 'na ùrnuigh,
air an dòigh so; O Thighearna, chuir
thusa t-aingeal fein a mach ri linn Eseciais
righ Iudea, agus mhàrbh thu ann am feachd
Shennacherib céud ceithir fichead agus cuig
mìle:
23 Uime sin a nis mar an céudna, O
Thighearna nèimhe, cuir aingeal maith
air thoiseach oirnne, chum geilt agus eagal
a chur orra-san;
24 Agus trid neirt do ghàirdein biodh
iadsan air am bualadh le h-eagal a thig
an aghaidh do phobuill naoimh a dhean-
amh toibheim. Agus mar so chrioch-
naich e.
25 An sin, thàinig Nicanor, agus iadsan
a bha maille ris air an aghaidh le tròmp-
aidibh agus òranaibh.
26 Ach thug Iudas agus a chuideachd
coinneamh do na nàimhdibh le h-aslach-
adh agus le h-ùrnuigh.
27 Air chor is le bhi 'cogadh le 'n làmh-
aibh, agus le bhi guidheadh air Dia le 'n
cridheachaibh, cha bu lugh' a mhàrbh iad
na cuig mìle déug thar fhichead fear: oir
trid làthaireachd Dhé bha iad air an dean-
amh ro aoibhneach.
28 A nis, an uair a thàinig crioch air a'
chath, air pilltinn doibh a rìs le gàirdeach-
as, bha fios aca gu 'n robh Nicanor 'na
luidh màrbh 'na acfhuinn fein.
29 An sin thog iad mòr-iolach, agus
fuaim, a' moladh an Uile-chumhachdaich
'nan càinnt fein.
30 Agus dh' àithn Iudas, a bha riamh
'na phrìomh fhear-dìonaidh d' a luchd-
baile fein an dà chuid a thaobh a' chuirp
agus an anama, agus a bhuannaich ann an
gràdh d' a luchd-ducha rè a bheatha air
fad, ceann Nicanoir a ghearradh dheth,
agus a làmh aig a' ghualainn, agus an tabh-
airt do Ierusalem.
31 Uime sin, an uair a bha e an sin,
agus a ghairm se iadsan d' a chinneach fein
r' a chéile, agus a shuidhich e na sagartan
am fianuis na h-altarach, chuir e' ga 'n
iarraidh-san a bhuineadh do 'n daing-
neach,
32 Agus nochd e dhoibh ceann Nicanoir
thruaillidh, agus làmh an fhir-toibheim
sin, a shìn e a mach le spagluinn uaibh-
rich, an aghaidh thèampuill naoimh an
Uile-chumhachdaich.
33 Agus an uair a ghearr e an teanga
aig Nicanor aingidh sin a mach, dh' àithn
e gu 'n tugadh iad na chriomanaibh e do 'n
èunlaith, agus gu 'n crochadh iad suas
duais na h-amaideachd aige air aghaidh an
tèampuill.
34 Mar so mhol gach duine am fianuis
nèimhe an Tighearna glòrmhor, ag ràdh,
Beannaichte gu robh esan a ghléidh àite
fein neo-thruaillidh.
35 Chroch e mar an céudna ceann Nica-
noir air an dàingneach, mar chomhar faic-
sinneach agus follaiseach do na h-uile air
cuideachadh an Tighearna.
36 Agus shònraich iad uile le òrdugh
coitchionn, gu 'n an là sin air chor sam
bith a leigeadh seachad gu 'n sòlaimteachd,
ach gu 'n cumadh iad an treas la déug
do 'n dara miosa déug, ris an abrar Adar,
ann an cainnt Shiria, an là a ta air thois-
each air là Mhardoceuis.
37 Mar so chaidh a' chùis le Nicanor;
agus o 'n là sin a mach bha am baile fo
chumhachd nan Eabhruidheach.
38 Agus ma tha mi air deanamh gu

maith, agus mar a ta freagarrach air son mo sgèoil, is e sin a mhiannaich mi; ach ma 's ann gu faoin agus gu suarach, is e sin na bha 'nam chomas a dheanamh,
39 Oir mar a ta e dochunnach fìon no uisge òladh lèo fein; agus mar a ta fion air a mheasgadh le h-uisge taitneach, agus toilichte do 'n chàile; eadhon mar sin tha càinnt, a ta air a cur gu grinn a 'n altaibh a' chéile, taitneach d' an cluasaibh-san a léughas an sgéul. Agus an so bithidh a' chrioch.

CRIOCH NA H-APOCRIPHA.



